# IOMRADH

AIR

# BEATHA AGUS MINISTREILEACHD

# MHR. McCHEYNE.

X

# IOMRADH

AIR

# BEATHA AGUS MINISTREILEACHD

AN


URRAMAICH R. M. McCHEYNE,

MINISTEAR AN T-SOISGEIL ANN AN DUNDEE.


MAILLE RI LITRICHEAN, SEARMOINEAN, AGUS LAOIDHEAN, LEIS.


EAD: LE:

AILEAN SINCLAIR, A.M.,

Ministear na h-Eaglais' Sáoire anns a Cheannmhor.




AN DARA MILE.


PERTH: DUNCAN MATHESON;

EDINBURGH: TRACT AND BOOK SOCIETY.

1865.

# ROIMH-RADH.

"BITHIDH cuimhne 'n Fhìrean beannaichte." Mar so tha cuimhne Mhr. McCheyne,—cùbhraidh air fad 'us leud eaglais fhaicsinnich Chriosd air thalamh; oir ghiùlaineadh ainm fad 'us goirid, le iomradh a bheatha a bh'air a sgrìobhadh le 'charaid agus a dhlù-chompanach Mr. Andrea Bonar, Ministear an t-soisgeil ànn am Baile Ghlascu. Cha mhòr leabhar do'n deach' àireamh cho lionmhor a chuir a mach, no a bha cho saibhir air a bheannachadh a chùm maith do anamanaibh. Thà na searmoinean a tha nis air an eadar-theangachadh air an toirt le áonta 'pheathar o'n leabhar-ud; mar an céudna iomradh a bheatha, a rinneadh an tomhas a lughdachadh —agus nach eil ach mar gu'm b'eadh, a' toirt pladhaidh beag do eachdraidh áoin mu'm fáod e 'bhi air a ràdh le cìnnteachd, "gu'n do ghluais e maille ri Dia." Bha sinn o chionn iomadh bliadhna a' miannachadh gu'm biodh an leabhar so air a chuir a mach, do bhrigh gu'n robh sinn a meas gu'm biodh e 'chum ìompachaidh

pheacach agus a mar an céudna a chùm comhfhurtachd do shluagh an Tighearna. Gu sáor, agus le mòr ghairdeachas tha so a nis air a dheanamh leinn. Tre cháoimhneas dream àraidh, do shluagh an Tighearna, do bheil cuimhne Mhr. McCheyne milis tha sìnn mar an céudna comasach air a reic, fo'n phrìs a chosd e. Is e ar n-ùrnuigh mata gu'n gabh an Tighearn an tàbhartas so uainn,—gu'm bi a bheannachadh air a thoirt gu saibhir an cois na h-oidhirp, agus gu'm bi ainm mòr air a ghlòrachadh trid iomadh a bhi air an tearnadh. Dhasan ànn an Criosd maille ris an Spiorad Náomh gu'n robh a ghlòir gu h-iomlan. Amen.

DONNCHA MATHESON.

# AN CLAR INNSEADH.

## IOMRADH.



## LITRICHEAN.

A dh'ionnsuidh dréam a bha fo chùram anama.



## SEARMOINEAN.

---

## LAOIDHEAN SHIOIN.

# IOMRADH

## AIR BEATHA AGUS MINISTREILEACHD

# MHR. McCHEYNE.

---

## EARRANN I.

### LAITHEAN OIGE, AGUS ULLACHAIDH AIRSON NA MINISTREILEACHD.

"Ni mòran gàirdeachas r'a bhreith oir bithidh e mòr ann an làthair an Tighearna."—*Luc.* i. 14, 15.

A LEUGHADAIR, am faca tu riamh Baile Dhunédin le thogalaichean àrda, seòmar ag éiridh os-ceann seòmair—a shràidean agus a cháol—shràidean, a dhaighneach agus a luchairt rioghail? Ma chunnaic, chunncas leat sealladh a thaitinn ri iomadh neach a thainig cian astar, a dh' fhaicinn sgeimhe Priomh Bhaile rioghachd na h-Alba. Mar an céudna cha lugha 's fhiach iomadh ni a thachair ann an toirt fainear. Cia lion duine ainmeil a dh' fhàg anns a Bhaile-sa cuimhneachan a bhreith, a ghniomharan no a bhàis; agus cia lion a dh' ionnsuidh an do dhealraich air tus ànn,—na sgoiltibh, no na eaglaisibh, a cheud ré soluis o shuas, a fhuair riamh aite 'nan inntinnibh. Am measg na dream-sa, bha ùghdair nan searmoinean a leanas—Mr. McCheyne. Rugadh, agus thogadh anns a bhaile-sa e,—agus far an d'fhuair e mar an céudna air tùs, tiodhlac, an Spioraid Naoimh agus na beatha mairreannaich—air dha a bhi air a bhreith o Shuas.

Rugadh an duine urramach-sa air a chéud Mhios do 'n t-sàmhradh, anns a bhliadhna 1813. Air dha a bhi mu náoi bliadhna dh' aois, chuireadh le phàrantaibh e, do àrd sgoil a Bhaile, far an do sháothraich e re shè bliadhna gu fòghlum a chosnadh, ni mar an céudna anns an deachaidh leis gu mòr.

Air a chéud mhios do'n ghèamhradh, anns a bhliadhna 1827, chaidh e do *Chollege* a Bhaile, far 'n do nochd e comasan mòra inntinn a bhi aige; agus mar ri gibhtean eile, fhuaradh e bhi 'n seilbh air gibhte na bàrdachd, agus sin ann an tomhas neo-ghnàichte. Oir air chul gu 'n d'fhuair e cliù airson a chomasaibh inntinn 'a thaobh fòghluim eile, fhuair e cliù sonruichte air son dàn a rinn e air na h-aithrichibh, a sheas duineil air taobh Chriosd, ag àm na géur-leanmhuinn.

Aig an àmsa eadhon, bha e stuama na chaitheamh beatha, agus na eiseimpleir do mhuinntir eile, air doigh 's gu 'n robh e air a mheas le cuid a bha eòlach air, 'a bhi na fhior Chriosduidh. Gidheadh cha b'aithne dha fathast cumhachd gràis an Tighearna, oir mar a thubhairt e féin, ged' a bha e stuama na chleachdadh o 'n táobh a muigh, bha e na chridhe 'n taobh a stigh na Phairiseach.

Is e b' òige do theaghlach athar. Bha a bhrathair Daibhidh ochd, no náoi bliadhna na bu shine na e. Bha e so na ghille òg air an robh eagal an Tighearna gu mòr; agus mar an céudna an seilbh air comasan mòra inntinn, agus air dha bhi na bhrathair gràdhach, bha ro chùram aige, do'n chuid eile do 'n teaghlach; agus b' abhuist da a bhi gu tric a gleachd ris an Tighearn as an leith. A tháobh ceairde, b'a fhear-lagha e; ach bha e o òige air a chumail fodha le seòrsa mulaid a luidh air inntinn, agus a dh' fhàs fadheòidh na thinneas ann. Shearg e as leis an trioblaid-sa, agus bhàsaich a anns an Tighearna le mòr ghàirdeachas, air an ochdamh là do mhios dheireannach an t-sàmhraidh anns a bhliadhna 1831.

Rinn bàs Dhabhaidh drughadh mòr air inntinn. Bha a chridhe, a bha làn gràidh d'a bhràthair, air a theann ghluasad; agus gu mòr air irioslachadh. A nis mhothaich e fhéum air tròcair. B'i so ars èsan a chéud bhuille shònraichte, a thugadh do spiorad na sáoghaltachd annam. Lean am mothachadh-sa ris re a bheatha air thalamh, agus bu tric a dh' ainmich se e fada an déigh sud. Aig àm àraidh sgriobh e mar so na leabhar chuimhne.

Aon bhliadhna déug roimhe so chaill mi mo bhràthair gràdhach, agus thoisich mi air sireadh a bhrathair nach bàsaich am feasd.

Ghéill inntinn a chuid agus a chuid do na mothaichean-sa, gus fadheòidh an d' thainig e a dh' ionnsuidh Caraid nam peacach. Mar a dhealraicheas a mhaidne teichidh na sgàilean air fàlbh; mar sin, mar a dhealraich solus focail an Tighearna air inntinn-sa, thainig e gu bhi faicinn ni's soilleire a staid. Chunnaic e truaillidheachd iomlan a nàdur, naimhdeas na h inntinn fheòlmhor an aghaidh Dhé, maille ri mòr olcas a pheacaidh. Gu so, rinn an sáoghal, an Diabhol agus an fhòil gréim daingean air; ach a nis mhothaich e cho diamhain 'sa bha uil' oidhirpean féin gu riarachadh a thoirt do cheartas Ihòbhah. A chuid agus a chuid, thainig e gu bhi faicinn fhéum air cridhe nùadh, agus fadheòidh, fhuair e am fior leigheas d'a choguis chiontach, ann am fuil phrìseil an Tighearna agus ar Slànuighear Iosa Criosd. Mar sin, gun a bhi áon chuid air a ghrad dhùsgadh o shuain a pheacaidh mar 'tha cuid, no air a gharg luasgadh le eagal ifrinn mar a tha cuid eile; bha e air a thoirt gu ciùin, gu bhi 'g earbs' ann-sa a bhàsaich gu ar sáoradh o'n fheirg a tha ri teachd.

Bha e aig an àm-sa de bheatha, gu tric air a chronachadh le 'choguis, airson nithe a mheasas an sáoghal a bhi gun chron air bith; agus ann an sgrìobhaidhean a leabhar cuimhne, tha e deanamh iomradh air a chòmhraig a bh'aige ris féin-mar a leanas.

Tha mi 'n dùil nach cluich mi gu bràth tuilleadh air cairtibh.

Cha deach' mi nochd a dh' ionnsuidh tigh an dànnsa; bithidh mo chompanaich a fáotainn coire dhomh; ach is eigin an crànn-ceusaidh a ghiùlan.

Cha 'n eil mo chridhe aig fois. Carson? Do bhrigh, "gu bheil peacadh na luidhe aig an dorus."

Bha mi air mo bhrath a nochd le sáoghaltachd, frèumh na seirbhe (Eabh xii. 15). Chuirinn mi féin fo bhódaibh, ach is e 's freagraiche do chnuimh anfhann mar a ta mise, a dhol a dh' ionnsuidh cathair tròcair. O m' anam suidh sios iosal anns an duslach.

Bha a chreideamh anns an t-Slànuighear, air tùs gle anfhann; ach bha e o fhior ghràs an Tighearna; agus mar sin, a chuid agus a chuid, bha anam air a sháoradh o eagal trailleil—air a thogail osceann an t-sáoghail—agus air a thoirt gu bhi a làn earbsa a' fireantachd Dhé a ta air a meas do gach peacach a chreideas ann an Iosa Criosd.

Bha bàs a bhràthar na mheadhon, cha 'n e mhàin air a dhùsgadh gu cùram mu anam féin, ach mar an céudna gu a leithid do bheachd fháotainn air siorruidheachd, agus a rinn a ghluasad suas gu e féin ullachadh a chum slàinte an 't-soisgeil a Shearmonachadh d'a mhuinntir eile. Bha e 'na bheachd dol a dh' ionnsuidh nan cinneach anns na dùchanna fad air falbh; ach cha b'fhada gus an d'fhuair e ráon farsuing gu leòir aig a bhaile; agus le bhi léughadh eachdraidh beatha dhaoine diadhaidh mar bha Mr. Brainerd, Mr. Martyn, agus cuid eile do sheirbhisich an Tighearna, bha a dheagh rùntaibh a thaobh e féin a thoirt d'a obair an Tighearna, gu mòr air an neartachadh.

Anns a bhliadhna 1831 thòisich e fo theagasg an Urramaich sin, an t-Olla Chalmers, air a bhi air oileanachadh airson drèuchd na ministreileachd; agus dh'fhan e chum so fo theagasg, rè cheithir bliadhna—agus sin le dichioll agus mòr chliù. Mar a chinn e ann an eòlas, dh' fhàs e mar an céudna ann an gràs; agus air dha a bhi mar so air a threòrachadh le comhairle Gliocais, dh' fhòghlum e, "a bhi gluasad gu faiceallach ag ath-cheannach na h-aimsir."

Am measg a dhlù chompanaich, agus a cho-luchd fòghluim, bha Horatius Bonar, Aindrea Bonar a sgriobh cùnntas a bheatha agus a shaothair anns a bhéurla—agus Alastair Somerville maille ri cuid eile a bha o'n am sin, iomraideach anns an eaglais. Dhiùbh so, bu ghnàth le dream àraidh coinneachadh, gu bhi rànnsachadh nan sgriobtuiribh, o an d'fhuair iad mar an céudna iomadh teagasg luachmhor agus storas priseil do ghliocas spioradail.

Dh' fhàg e sgriobhte cuid do na smuaintibh a bha na inntinn aig an àm-sa a thaobh na ministreileachd,—mar a leanas.

" Ma theid mi a dh' ionnsuidh nan Cinneach a labhairt riu mu shaoibhreas do labhairt Chriosd, is eigin gu faigheam an dà ni-sa ; a bhi os ceann buaidh m' fhéin spéis—agus mar an céudna os ceann a bhi gu tur air mo thilgeadh sios, a chionn a bhi air mo dhimeas. Oir ma's ànn fo smachd smuaintean sáoghalta a bhitheas mi, cha bhi gu cinnteach aon anam air iompachadh leam—agus aig an àm cheudna caillidh mi m'anam féin. Cia cho buaillteach 'sa ta sinn, cosmhuil ri muinntir an t-sáoghail, gu 'ar n-ùine chuir seachad 'an còmhradh diomhain ! Cionnus a tha e mar so maille riùsan, a th'air an taghadh air son na dreuchd-sa mar cho luchd oibre Dhé !—teachdairean a Mhic Iosa gus an soisgeul a shearmonachadh ! Air an taghadh as na dáoine taghte, roghadh na tréuda, a dhealraicheas mar na réulta gu sáoghal nan saoghal. O Thighearn cha 'n eil annam-sa ach leanabh beag; ach cuiridh tusa aingeal le éibhle bheò o t-altair, leis am bean e ri mo bhilean salach, agus leis an cuir e teangaidh 'na mo bhéul, 'ga mo dheanamh cosmhuil ri Isàiah a thubhairt ' féuch tha mise an so cuir fios leam-sa' " (Isa. vi. 8).

Mar a ghabh an ùine seachad, bha a ghàirdeachas spioradail a sior mhèudachadh. Cha robh toilinntinn na bu mhò aige, no bhi air là an Tighearna a dol a shealltuinn, agus a theagasg an t-sluaigh ann nan tighibh. An toiseach chaidh e maille ri Aindrea Bonar do'n earrann don bhaile anns an robh èsan a sáothrachadh ; ach an déigh sin, ghabh e ráon dha féin, anns na sràidibh, agus anns na cáol shràdaibh bu mhò a bh'air an leagadh air dhearmad. Ni mò a bha a sháothair ag an àmsa gun toradh. An àm an earraich, air

a bhliadhna 1834, bha tuilleadh is áon anam air an tabhairt dha mar a dhuais—céud thoradh a mhinistreileachd. Mar so bha e air a mhisneachadh ann an obair an Tighearna.

Tha an Cùnntas geàrr a leanas air a thoirt leis féin mu sháothair aig an àm-sa.

Februari 23.—Là 'n Tighearna. Dh'éirich mi moch a dh'iarraidh an Tighearn, agus fhuair mi esan do 'bheil gràdh aig m'anam. Co nach éireadh moch, a shealbhachadh a leithid 'a chomunn? "Tha 'n t-uisge thairis, dh'imich e roimhe" (Dan. ii. 11). "Iadsan a chuireas siol le déuraibh buainidh iad le gàirdeachas."

Februari 25.—An déigh na searmoin. Naigheachd phriseil, gn'n robh anam air iompachadh le gràs an Tighearna. Is iongantach am freagradh urnuigh e, ma tha e fior! Cia mar a mholas mi an Tighearn air son so! O Thighearn coimhlion thusa sin a thòisich thu.

'Mhairt 3.—Chaidh mi maille ri A. B, agus chunnaic mi cuid do na tighean còmhnuidh is truaighe a chunncas leam riamh. Cha do sháoil leam gu'n robh an leithid idir air thalamh. O cionnus a tha mi cho mòr a'm' choigrich do na bochdan anns a bhaile 'n d'rugadh mi? Chaidh mi tric seachad air na dorsan aca; carson nach deacha' mi a stigh. Dùisg o m'anam! agus na toir urrad a dh'uine an déigh so, do'n t-sáoghal-sa, air dhuit a bhi faicinn cho lion neach a dol sìos air an t-slighe leathan aig do dhorus.

'Mhai 21.—Air an là-sa, tha mi bliadhna thar fhichead a dh'aois. O cia cho beag toraidh is a ghiùlan mi, rè na h-uine-sa; agad-sa tha fios O Thighearn!

August 14.—Thraisg mi cuid do'n là-sa, agus dh'iarr mi Dia aig cathair tròcair. O gu'n robh tuilleadh gràidh agam dha! An sin shealbhaichinn an tuilleadh sìth na m'anam.

Air feasgar an là-sa sgriobh e sios fhaireachduinn, am bardachd, air a bónntachadh air cosamhlachd a chroinn fhige neo-thorach (Luc. xiii. 6—9), agus a gheibhear sgriobhte aig deireadh na leabhrach (Dan. 1.)

Air a chéud mhios do'n ghèamhradh anns a bhliadhna-sa bha e air a leagadh sios car tachdain le fiabhras leis an robh e air a ghlacadh agus do'n robh e ro bhuaillteach. Aig an am-sa rinn e iomradh air làn dochas anaim anns an Tighearn, ann am briathran láoidh a rinn e, do'n goirear

Iehòbhah Tsidkenu no, "IHOBHAH 'AR FIREANTACHD-NE" Jer. xxiii. 6.

Air an dara' mios do'n earrach anns a bhliadhna 1835, chriochnaich e a thìom ann an Ard-oil-thigh Dhuinedin. Tha laithean deireannach a ghnàth na'n laithean sonruichte do neach a tha a smuaineachadh gu ceart. Bha na laithean-sa mar so dha-san. Uime sin tha e a sgriobhadh sios, "Tha làithean mo bheatha ruith gu dlù; deanam cabhag airson sìorruidheachd." Tha iomadh ceann-uidhe ann an turas beatha an duine, aig a bheil e a stad car tamuil, agus an sin a toiseachadh air dol air aghaidh as ùr. Mar sin air dhàsan làithean ullachaidh a chriochnachadh, air bàll thoisich e air air a bhi gniomhach ann an obair na ministreileachd. Air a cheud làtha do mhios dheireannach an t-sàmhraidh, anns a bhliadhna 1835, an déigh dèuchainn a bhi air a cuir air le Cléir Annain a thaobh fhòghluim, agus eòlais anns an diadhachd; agus air dhoibh a bhi toilichte leis a thaobh na nithe-sa, thugadh dha air bàll, comas a bhi searmonachadh soisgeil glòrmhor an Tighearn' Iosa. Air feasgar an là-sa, tha e sgriobhadh sios mar so:—

"Beannaich an Tighearn o m'anam!" Sin a bha mi cho dùrachdach o choinn fhada ag iarraidh, dheònaich thu dhomh-fadheoidh—dhomh-sa nach gabh orm féin na briathran-sa eadhon ainmeachadh. "Dhomh-sa a's lugha na'n ti a's lugha do na naomhaibh uile, thugadh an gràs so saoibhreas Chriosd nach feudar a rannsachadh a shearmonachadh am measg nan Cinneach" (Eph. iii. 8).

## EARRANN II.

### A SHAOTHAIR ANNS AN FHION-LIOS, MU'N ROBH E AIR A SHUIDHEACHADH ANNS A SGIREACHD AIGE FEIN.

"Esan a théid a mach, agus a ghuileas, ag iomchar roghadh sìl, gu cinnteach thig e a ris le gairdeachas, ag iomchar a sguab."—Salm cxxvi. 6.

Tha Sgìreachd mu dheas, eadar Baile Ghlascu agus Baile Dhunédin do'n goirear Sgìreachd Larbert. Anns an Sgìreachd-sa sháothraich, le mòr eud, Ministear do'm b'ainm Mr. Ian Bonar; agus fada fada roimhe sud, an duine ainmeil le Dia—Mr. Raibeart Bruce. Do bhrigh gu'n robh an Sgìreachd farsuing; agus a chum cothrom a thoirt do'n t-sluagh gu léir, thog Mr. Bonar Eaglais eile ann an earrann di do'n goirte Dunipace; agus far an do chum e fear cobhrach gu bhi a'searmonachadh.

Air do Mhr. Bonar a bhi aig an àm-sa a' dh'easbhuidh a leithid ann an Dunipace thug iad gairm do Mhr. McCheyne chum a bhi sáothrachadh; agus chunnaic esan mar dhleasdanas air o'n Tighearn, dùnadh ris a ghairm-sa. Bha aige r'a bhi là mu seach a'searmonachadh ann an Larbert agus ann an Dunipace; agus rè na seachduinn a bhi dol a dh'fhaicinn an t-sluaigh chum teagasg, aig an tighean féin. Chaidh e le uile chridhe ris an obair-sa; agus mar ri Mr. Bonar agus ann an uaigneas a sheòmair bha e gu tric air fháotainn a moladh Dhé, airson a ghrais, agus ag ùrnuigh gu'm biodh an Spiorad air a dhortadh a nuas ni bu phailte. Ach mu'n do theirig a bhliadhna, bha e a rìs fo smachdachadh Athar Nèamhaidh; agus tha e mar a leanas a sgriobhadh sios a bheachdan aig an àmsa.

"Thubhairt Pòl" a Thighearn ciod is àill leat mise a dheanamh? (Gniomh ix. 6). "Agus thubhairt an Tighearn nochdaidh mise dha

cia mòr na nithe a's eigin da fhulang air sgàth m'ainme-sa." Feudaidh gu'm bi e mar so do m'thaobh-sa. Bha mi tuilleadh a's mòr air mo thogail suas—bha peacadh féin-iarraidh "gu furas ag iadhadh mu m'thimchioll;" uime sin ciod a's freagraiche, no gu' fulainginn a'm' áonar, far nach eil suil ag amharc, no cluais a' cluinntinn."

Ann na litrichibh do Mhr. Bonar, tha e mar so a cáoidh a neo-chomais air a chòmhnadh, mar bu mhiann leis.

"Tha e na eallach tròm tròm air m'inntinn, gu bheil thu ag an àm sa air d'fhagail 'na d'áonar fo chùram sè mile anama. Tha mi gu tric a smuaineachadh air A. D. agus C. H. Ach ciod a's urrainn mi a dheanamh, ach a bhi ag ùrnuigh air an son. Innis dhoibh, gu bheil mi 'deanamh so gun sgur."

A chuid agus a chuid tre mhaitheas an Tighearna dh'fhas e ni b'fheàrr 'na shlainte, agus thòisich e air searmonachadh. Dh'fhàs a nise ro dhrùiteach 'na theagasg; oir dh'-fhòghlum e am féum a bh'aige air ullachadh a chridhe; agus mar sin bha toradh a leantuinn a shàothair. Aig tùs na bliadhna-sa—1836, tha e sgriobhadh mar so.

Februari 21.—"Shearmonaich mi da shearmoin aig Larbert air fireantachd Dhé (Rom. i. 16). Air maduinn an là, rinn mi tuilleadh sáothair, feudaidh e bhi, gus an ceann, no rinn mi gus an cridhe ullachadh. O 's tric, tha eagal orm, a thachair so."

Ceithir-la-deug an déigh an ama ud, tha e sgriobhadh mar so.

Mhairt 5.—Shearmonaich mi le mòr shaorsa, do bhrigh gu'n do thréig mi a mhearachd a dh'ainmich mi roimhe so. Mar sin, bha an cridhe agus am béul le cheile làn. "Cuir mo chridhe am farsuingeachd agus ruithidh mi arsa Daibhidh "Cuir mo chridhe-sa am farsuingeachd, agus searmonaichidh mi arsa mise.

Cosmhuil ri Iabes bha e 'g ùrnuigh, agus dheònaich Dia dha sin a dh'iarr e. Chithear dearbhadh air so o na sgriobhaidhean a leanas.

Mhai 21 (1836).—Co là mo bhreith; tha mi nis tri-bliadhna-fichead a dh' aois. Gu 'm a beannaichte mo Charraig! Ge d' nach eil mi ach am leanabh ann an eòlas air a Bhiobull agus ortsa, gidheadh, deanam air do shon sin is urrainn leanabh a dheanamh, no fhulang.

Iune 2.—A réir eiseimpleir Mhr. Boston, mar a ta e sgriobhte ann an eachdraidh a bheatha, rannsaich mi mar so mo chridhe le trasgadh agus ùrnuigh.

(1) A bheil mi d'a rireadh, a dùnadh ri tairgse na slàinte tre Iosa Criosd. Bheil mi deònach, a bhi air mo thearnadh anns an doigh a bheir a ghlòir uile dhasan—agus gun dad dhomhsa? O Thighearn rannsuich mi, oir cha 'n urrainn mi ach a radh—tha, tha!

(2) An e iarrtus mo chridhe a bhi gu h-iomlan náomha? A bheil peacadh sam bith, a dh' iarrainn a chumail? O Thighearn tha fhios agad air gach ni, agus tha fhios agad, gu bheil mi fuathachadh gach peacadh, agus ag iarraidh a bhi gu h-iomlan cosmhuil riut féin. Cha 'n eil focal 'sa Bhìobull, is milse no, " cho bhi tighearnas ag a pheaeadh os ar ceann." Uime sin luidheam iosal anns an duslach!

Iuli 8.—Tha mi tìnn 'o Dhimairt. Chuir mi àm as ùr air leith, chum beachdachadh air mo chion toraidh, agus gu m' uabhar a chuir uam. C'uin a sguireas mi d' a bhi roghnachadh dhomh féin? A Thighearn arsa mise, " ni mì mar so agus ni mi mar sud," cha dean ars èsan, luidhidh tu an so air do leabaidh agus fulaingidh tu sin a chi mis' iomchuidh.

Iuli 31.—Bha tuilleadh druighidh orm féin an diugh, no mhothaich mi riamh roimhe. O gu 'n robh comas agam air fanntuinn annsan a nigh eadhon cosan Iudais, a thug rabhadh dha; agus air an robh doilgheas air a shon,—a chum gu 'm bi mi air mo lionadh le a ghràdh agus le a chaoimhneas a tha cho iongantach--cho mòr!

Ann an Larbert bha Mr. McCheyne mar so air ullachadh, airson an ráoin eile anns an robh è gu bhi sáothrachadh beagan an déigh so. Chuireadh dèuchainn air le buairidhean—bha e air a smachdachadh le trioblaidibh—air a thoirt gu e féin a rànnsachadh ni bu mhionaidiche; agus mar so gu Criosd a leantuinn ni bu dlùithe. Dh'fhòghlum e mar an céudna gliocas ann a bhi breithneachadh a thaobh staid muinntir gu spioradail; agus mar sin a bhi comhairleachadh gach áon a réir fhéuma.

Bha e fadheòidh air a ghairm gu Dundee, agus aig an àm-sa, tha e sgriobhadh mar so a dh' ionnsuidh a mhinistear a thàinig na dhéigh ann an Dunipace.

Feuch gu 'm bi an tuilleadh curaim agad do 'n treud 'sa bha riamh agam-sa. Abair focal an deagh àm ri S. M. Gabhadh S. H. ris an

fhirinn gu toileach; ach earallaich air a bhi iriosal. Fòghlumadh L. H. gu tosdach; no bi bruidhinn rithe idir mo dhiadhachd muinntir eile, ach mo a staid féin. Abair ri A. M. e 'bhi 'g amharc a mhàin ri Iosa. Thoir teagasg agus rabhadh do I. E. Cuir an aghaidh sáoghaltachd ann am B. Innis dhomh a' bheil M. C. d'a rireadh na creideach, agus a' fàs. An d' thainig solus fathast a dh' ionnsuidh A. C. Tha mi an teagamh a thaobh M. T. Tha mo choguis 'ga mo dhìteadh a thaobh M. G., do bhrigh nach eil mi 'n duil, gu 'n d'rinn mi dad a mhaith dhi; oir chuireadh i dheth mi le bruidhinn *mu thimchioll* na firinn, an ait a bhi bruidhinn mu 'n FHIRINN FEIN. Labhair gu dana. Ciod ge d' bhiodh tu rud-beag cearbach; ciod e sin an comeas ri bith-bhuantachd.

An déigh dha a bhi bliadhna agus ceithir miosan, ann an Dunipace 'us Larbert, thriall e a dh'ionnsuidh Dhundee. Air a shlighe a dh'ionnsuidh a bhaile-sa, agus e ann an tigh caraid, thainig tri earrainnean do'n sgriobtuir a dh'ionnsuidh inntinn, a rinn mòr dhrùigheadh air, agus a thug mòr chòmhfhurtachd dha. "Gleidhidh tu esan ann an sìth iomlain, ag a bheil inntinn suidhichte ort, a chionn gu'n do chuir e a dhòchas annad" (Isa. xxvi. 3). "Smuainich air na nithe sin, thoir thu féin gu tur dhoibh" (1 Tim. iv. 15). "Agus thubhairt mi, féuch tha mise an so; cuir fios leamsa" (Isa. vi. 8). Anns an áon mu dheireadh, tha againn dian iarrtus neach a bha deònach e féin a thoirt do sheirbhis an Tighearna. Anns an dara áon seòladh, cionnus a bha e gu obair a choimhlionadh; agus anns a cheud áon, cinnteas nach h-eagal d'a aon air bith dhiubh sa, a chuireas d'a rireadh 'earbsa anns an Tighearn. Fáodaidh e bhi air a radh gu bheil againn anns na h-earrainnibh-sa, a chairt-iùil leis an robh e air a stiureadh, rè na h-uine gu léir a bha e'na mhinistear ann am baile Dhundee.

# EARRANN III.

## CEUD BHLIADHNAICHEAN A SHAOITHREACH ANN AM BAILE DHUNDEE.

"Tha fhios agaibh, cionnus a bha mi 'nar measg anns an uile aimsir, o 'n cheud là a thàinig mi do 'n Asia. A' deanamh seirbhis don Tighearn leis gach uile irioslachd inntinn, agus maille ri mòran dheur agus dheuchainnean (Gniomh. xx. 18, 19).

Bha Mr. McCheyne air a shuidheachadh mar Mhinistear am baile Dhundee, agus anns an eaglais do'n goirear sa Bhéurla St. Peter's, air a cheathramh la fichead do cheud Mhios a ghèamhraidh, anns a bhliadhna 1836. Thòsich e air searmonachadh anns a cho-thional-sa, mar neach "a dh'ung an an Tighearn a thoirt deadh sgéil do'n mhacanta, a cheangal suas luchd a chridhe bhriste, a dh'éigheach fuasglaidh do na braighdibh, agus fosglaidh a phriosain dhoibhsan a ta ceangailte" (Isa lxi. 1)—na briathran o 'n do shearmonaich e air a cheud sàbaid, an deigh dha a bhi air a shuidheachadh. Mar an ceudna, bha e mar chleachdadh aige air co-là na sàbaid ud, am feadh a bha e beò, labhairt o na briathraibh céudna, mar chuimhneachan air sin a bha air tùs air an là ud, air earbsa ris. Is ann mu'n earrann ud a thubhairt e, "gu 'm b' ann a bhitheas i a roimh-nochdadh mo bheatha agus mo sháothair anns an aite-sa." Dh'fhòghlum e beagan an déigh sud, gu'n robh an t-searmoin ud—a chéud searmoin a rinn e ann an Dundee—na meadhon air anmana a dhùsgadh, agus mar sin a bhi tional a stigh céud thoraidh a shaoithreach, a bha mèudachadh agus a'cinneachadh ni 's mò gach bliadhna d'a bheatha 'n déigh sud.

Bha e nis a sáothrachadh ann an ráon farsuing. Bu sgìreachd ùr i a thugadh dha—earrann do'n bhaile a bha roimh-sud ceangailte ris an Eaglais do'n goirte St. John's

—agus anns an robh mòr shluagh am measg nach robh áon air bi a sáothrachadh leis an t-soisgeul. Bha cruas, agus màrbhalachd spioradail air mèudachadh air gach táobh—agus uime sin cha robh ach a bheag 'a mhisneach aige o dhaoine, na obair. Mar a thubhairt e cha robh mar bu trice dad 'g m' choinneachadh ach "iodhol áodhradh, agus cruas cridhe. Bha briathran Ieremiah ro fhreagrach" tha na fàidhean ri fàisdneachd bhréige agus na sagairt a' riaghladh air an làimh-san, agus is ait le m' shluagh-sa e bhi mar sin" (Jer. v. 31).

Ach cha robh e fo dhiobhail misnich. Bha suil aige ri dèuchainnean, agus dh'ordhirpich e buaidh fhaotainn orra; agus ge d' bha an obair cosmhuil ri bhi toirt a stigh talamh ùr—mòran sáothair agus beagan toraidh—gidheadh, air d'a chridhe a bhi innte, cha b'fhada gus an do shoirbhich i gu mòr ann 'a làmhaibh. "Feudaidh" ars esan "gu'n dean an Tighearn an fhàsach-sa uaine, agus maiseach mar ghàradh an Tighearna—mar ráon a bheannaich an Tighearn ar Dia." Agus is ann mar so a thachair.

Cha b'fhada an déigh so gus an d'fhuair e cuireadh 'a dhol do sgireachd eile—sgireachd anns an biodh mòran na bu' lugha aige r'a dheanamh, agus mòran tuilleadh pàighidh fa chionn. Ach air dha làn smuaineachadh air a ghnothaich, fhuair se è mar dhleasdanas air, fantuinn far an robh e—ni mar an ceudna a rinn e. Ann an litir a sgriobh e ag an àm-sa 'dh'ionnsuidh Athair, tha e ag radh.

Tha mi an so am measg, fagus air ceithir mile sluaigh. Tha áon-ceud-deug dhiùbh so, a tighinn do 'n eaglais agam; agus tha mi a toirt na teachdaireachd a chuireadh leam, fa chomhar na h-aireamh mhòr-sa gach la Sàbaid. Cha dàna leam uime sin tri, no ceithir mile sluaigh fhagail airson tri cheud. Ach tha mi 'g aideachadh no 'n deach' 'n tairgse-sa a thoirt dhomh roimhe-so, gu 'n gabhainn i. Seadh is ann a bhitheadh gàirdeachas orm, ann a bhi beathachadh tréud bheag mar so—a deanamh faire osceann gach téaghlach, agus gach áon diubh air leith!

"'Gan talaidh 'Neamh, 'sa nochadh dhoibh an Roid."

Ach cha b'i so toil Dé. Shuidhich e mi am measg luchd-ceaird agus figheadairean an-diachaidh a bhaile-sa, agus uime sin ullaichidh e máoin, urrad agus a dh' fhòghnas. Is comasach dhàsan a phaigh cìs le airgeod a thugadh a béul eisg, m' uil' uireasbhuidh-sa a leasachadh.

Ag am eile, mar an ceudna, dhùlt e tairgse do Eaglais, ag radh.

Chuir mo Mhaighstir an so mi le làmh féin, agus uime sin cha 'n iarr mi am feasd a dhol as, gus an toirear as mi leis-san a chuir ann mi.

Cha robh e laidir na phearsa; ach bha comasan mòra searmonachaidh aige—mar a thubhairt e féin "tréun mar ghaisgeach anns an eaglais ach an déigh sgur, anfhann mar am féur." Agus mar so, bha e d'a tháobh gus a chrioch —air a luasgadh eadar mòr ghairdeachas, agus mòr theann-dachdaibh. Ach b'e 'thlachd a bhi searmonachadh an t-soisgeil. Is ainmic a dhiult e cuireadh a chum so, air là seachduinn, ma bha e idir na chomas áontachadh. Bha a theagasg aig na h-amana-sa gu mòr air a beannachadh; agus ro bhlasda do mhòran fada 'n deigh dha dhol "air slighe na tàlmhuinn uile."

Uime sin, thagair e gu dian, gu'm biodh eaglaisean air an cuir an lionmhorachd. Aig an àmsa bha mòr chomh-stri anns ann an Eaglais na h-Alba a tháobh na pung-sa. Ach d'a tháobh-sa bha e a ghnàth air a stiùradh 'an gnothaichibh mar so le suil ri onair Chriosd, agus le gáol do anmanaibh neo-bhàsmhor. Is iomadh uair ars'esan ri caraid araidh, air dhomh a bhi sáoilsinn gu'n robh 'm bàs dhù, a luidh curam na'm millte a tha dol a dhith ann mo sgìreachd gu ro thróm air m'inntinn. Tha sinn aig an àmsa a fáotainn nam briathran-sa na leabhar cuimhne—

Thoir dhomh duine le Dia a labhras an fhirinn, agus tigh áodhraidh fagus do 'n luchd-eisdeachd—ráon a's urrainn am ministear a shàothrachadh, agus maille riu so, drùchd a Spioraid, agus chi thu nach fhada gus an d'thig e gu maiseach a mach fo' bhlàth.

A ris ann an ceangal ri so, bha pung eile mu'n robh e a'smuanachadh gu tric,—an t-aite a th'aig comas-smachdachaidh-eaglaiseil, mar mheadhon gràis, co-cheangailte ri áoradh an Tighearna. B'e bheachd mata gu'n robh smachdachadh-eaglaiseil, cho feumail 'na aite féin, agus a bha searmonachadh an t-soisgeil, gu bhi tional a stigh pheacach a dh'ionnsuidh Chriosd. Uime sin, aig na h-àmana-sa, agus anns a chomh-stri-sa, dhlù-lean e ris a bheachd-sa le uile chridhe. Roimhe so shàoil leis gur iàd amhàin na dleasdanasan a bh'aige ri choimhlionadh, a bhi 'g urnuigh, agus an Soisgeul a shearmonachadh; agus thubhairt e so gu follaiseach o n' chubaid :—

Chunnaic mi gu 'n robh bhur n'anama cho prìseil, agus an uine cho geàrr, agus gu 'n do sháothraich mi le m' uile neart a' teagasg na firinn. Air do na h-Eildeirean a bhi tabhairt dream fa m' chomhar chum cronachaidh, 's ann a bha mi air mo lionadh le seorsa gràin; agus bu dhleasdanas e, o 'n robh teicheadh agam. Ach b'i toil Dé a theagaisgeas mar nach h-urrainn duine, an cronachadh a bheannachadh do chuid, air doigh sonruichte, agus sin a chum iompachaidh. O'n uair ud bhris solus nùadh a steach air m' inntinn; agus tha mi 'nis a meas d'a rireadh, gu' bheil smachdachadh-eaglaiseil, cho maith ri searmonachadh an t-soisgeil o Dhia. Is iad tiodhlacan Chriosd maráon iad, agus uime sin, cha 'n urrainn sinn áon diubh a dhearmad gun a bhi peacachadh.

Ach air chùl a'bhi còmhraig airson Chriosd agus áobhair, dh' iarr e mar an céudna le deagh eiseimpleir, maille ri dichioll náomh, a bhi sparradh na firinn a bha e teagasg. Tha Mr. Bonar a sgriobh eachdraidh a bheatha a labhairt mar so mu 'thimchioll.

Bu mhiann leis a bhi a ghnàth a gluasad, mar 'am fianuis an Tighearna. Ma bha e air turas bha e smuanachadh air Dia agus a deanamh na dh' fháodadh e airson dháoine. Ghabhadh e gach cothrom le focal, no le bhi tabhairt seachad leabhran, 'chum teachdaireachd na reite dheanamh aithnichte; agus ànns gach litir a sgriobh e, chuir e ni-eigin sios, mu thimchioll Chriosd.

Dh'iarr e mar an céudna a bhi taitneach ann a bhi tabh-

airt teagaisg no rabhaidh. "Tha cuid a chreidich ars esan" a tha cosmhuil ri gàradh, anns a bheil cráobhan meas, agus mar sin a tha féumail; ach bu choir dhuinn mar an ceudna spiosraidh a bhi againn agus mar sin a bhi a talaidh."

Aig toiseach a mhinistreileachd, chuir e iongantas mòr air cuid, air dhoibh a chluinntinn a tairgse air tùs maitheanas gu sáor do gach peacach a chreideadh; agus an sin làn dearbhachd air slàinte, do gach áon diubh, a ghabhadh mar so ri Fear-sáoraidh. Uime sin, bha a bheachd gu tric air a h-iarraidh, athaobh pongan teagaisg, mar a ta iompachadh, creideamh, dearbhachd a chreidimh; agus is fiu iomadh d'a fhreagairtibh an cuimhneachadh, do bhrigh gu'm fáod iad a bhi féumail do mhuinntir eile, a bhar orra-sa do'n robh iad air tùs air an tabhairt.

Cha 'n eil mi 'n duil, "ars' esan," gu bheil ach ro bheag do shluagh Dhé, a tha re am beatha, gun tomhas eigin do mhothachadh sòlasach air maitheanas peacaidh.

A ris ars esan, " cha 'n eil maitheanas peacaidh, a sruthadh idir o dheagh chomharaibh a tha thusa a fáotainn annad fein, ach o shealladh air an airidheachd, air a mhaise, agus air a ghràs, a ta anns an Tighearn Iosa Criosd. Tha sinn gu bhi 'g iarraidh sith, cha 'n ann *annainn féin*, ach *annsan*—eadhon ann 'an Criosd. Aig an àm chéudna, tha gun teagamh, dearbhachd ann a tha a' sruthadh o sin a tha 'n creideach a mothachadh—sin ri radh, o shéula an Spioraid, agus gràdh do na brathraibh.

Is e so dearbhachd a chreidimh—mi bhi a làn gabhail ri Criosd mar m' fhireantach, mo neart, agus m' uile. Tha mi a meas, iad a bhi ann am mearachd, a their, nach comasach dearbhachd shoilleir fháotainn gu bheil neach ann an Criosd, gus a' bheil e ùine fhada air áonadh ris. Cha 'n e so brigh nam briathran a th' againn (Dan. vi. 2, 3).

Air bàll 's gu bheil Iosa a' teachd a dh' ionnsuidh a liois—air bàll, 's gu' bheil e 'ga fhoillseachadh féin do 'n anam, tha an t-anam ag radh, " is leamsa fear mo ghràidh." Mar so, tha mar an ceudna Tomas ag radh (Eoin xx. 27, 28). Air bàll 's gu bheil Criosd, a nochdadh dha a lotan, ghláodh e a mach " mo Thighearn agus mo Dhia."

Cha mhòr nach eil è eucomasach le càinnt innseadh dhuibh, ciod e a bhi teachd a dh' ionnsuidh Iosa; tha e na ni cho sìmplidh. Cha 'n

eil mise do 'n bheachd, gu bheil ann ach direach a bhi creidsinn gu bheil sin a tha Dia ag radh mo thimchioll a Mhic fior. Ma nochdas Dia dhuibh glòir agus cumhachd Emanueil, a so tha mi dearbhte, nach h-urrainn sibh gun a bhi dùnadh ris. Mar a tháomas solus na gréine a steach do sheòmar dorcha air bàll 's gu bheil an uinneag air a fosgladh; mar sin air do shuil an anama a bhi air a fosgladh, gu bhi faicinn teisteis Dhé mu thimchioll a Mhic, tha e air bàll a gabhail ris.

Da bhliadhna 'n deigh d'a sháothair toiseachadh ann an Dundee, bhris a shlàint' air. Agus do bhrigh nach deanadh ni goirid air e a sgur gu builleach car tamuil d'a' bhi searmonachadh, a neart aisig, chuireadh iompaidh air áontachadh ri so car tachdain. Uime sin fhàg e Dundee, agus chaidh rè uine gu tigh athar, am baile Dhunédin, far an d'fhuair e an t-socair a bha dh'fhéum air, agus far an d'fhòghluim e as ùr foighidinn a chleachdadh, agus maille ri sin ùmhlachd do thoil Athar nèamhaidh.

Ach ge d' a bha e mar so air a dhealachadh riu, cha do lùghdaich so idir a ghràdh do a thréud, no iarrtus agus ùrnuigh gu 'm biodh áobhar an Tighearna a cinneachadh na' measg. Ann an litir a sgriobh e air Mios dheireannach a ghèamhraidh, anns a bhliadhna 1838, tha e ag radh mar so :—

Ag amana, tha mi a smáonachadh gu'm fáod gu 'n d'thig mòr bheannachadh a dh' ionnsuidh mo thréud ri linn mise a dh' fhalbh uatha. Tha e tachairt ag amana nach aidich Dia 'ar sáothair ag a cheart àm, air eagal gu 'n abramaid, "rinn mi le mo chomasaibh no le mo ghilocas féin e." Cuiridh e a tháobh sinn, agus an sin bheir e am beannachadh air sheòl 's gu 'n abair gach áon a chi, "is e an Tighearn a th' ann." O gu'n deònaich e so do m' phobull-sa."

Agus mar so thachair e, fada os ceann 'uile dhùil; agus bha e mar an céudna tre fhreusdalaibh, anns an robh meur Dhé air a faicinn gu ro shoilleir, air a chumail uatha na b' fhaide gu mòr no bha fhios aige roimh làimh. Oir air dha bhi fathast ann an Dunédin, a fáotainn a shlàinte

a chuid agus a chuid, bha a cheisd air a cuir ris le Dr. Candlish, " ciod e a 'bheachd mu dhol, air iarrtus a chomuinn a tha cuir an t-soisgeul a dh' ionnsuidh nan Iudhach, do na talmhuinnean a mach, a dh' fhiosrachadh a tháobh an staid, agus a thoirt iomraidh air ais a ris a dh' ionnsuidh a Chomuinn." Bha an tairgse-sa a bha mar so air a tabhairt, anabarrach freagrach ann am beachd nan lighichean aig an robh cùram deth, mar ni a dh' fháodadh a bhi na mheadhon, a chum aisig gu slàinte ; agus uime sin bha e air fhaicinn leis mar dhleasdanas, áontachadh r'a dhol. Bha e mar an céudna a réir iarrtus òige—gu 'n searmoinicheadh e Criosd far nach deach iomradh a dheanamh air riamh roimh. Mothaich e mar an céudna, gu 'n robh coir shònruichte aig na h-Iùdhaich air sáothair na h-Eaglais, oir " is e an Soisgeul cumhachd Dhé chum slàinte do'n Iùdhach air tùs." (Rom. i. 16.)

B'iad an dream a chaidh maille ris air an turas-sa, Dr. Black, Dr. Keith, agus Mr. Aindrea Bonar ; agus air don ullachadh a bh'aca r'a dhèanamh, a bhi ann an uine gheàrr air a chriochnachadh, agus air dhoibh a bhi air an cuir air an turas le ùrnuighean na h-Eaglais, sheòl iad o Shasunn, air an dara la déug do Mhios dheireannach an earraich, 'sa bhliadhna 1839, agus chaidh iad mar sin air an aghaidh tre 'n Fhràing, an Eadailt, a Ghréig, agus an Eiphit gu tìr Chanaain, agus gu Baile Ierusaleim.

## EARRANN IV.

### A THURAS DO THIR CHANAAIN, AGUS A DH IONNSUIDH NAN IUDHACH.

" Féuch tha mise an so cuir fios leamsa."—Isaiah vi. 8.

Is iomadh mile gaisgeach le 'n armachd, a chaidh a mach o àm gu àm, gu Ierusalem a chosnadh o riaghladh nan Turcach, gu bhi fo uachdranachd dream a bha 'g aideachadh ainm an Tighearna Iosa.

Agus gus an la 'n diugh, tha milltean e dol do thìr Chanaain—cuid fo'n bheachd gu'n coisinn iad mar so maitheanas peacaidh—agus cuid eile a chum a bhi air an àdhlacadh ann an duslach, a th' air a meas leò a bhi na duslach náomh.

A cheart cho éudmhor so, bha an deadh Bhuidheann-sa, a chaidh a nis a mach a dh'fhiosrachadh mu chor nan Iudhach—crioch a bha fada air thoiseach air a chrioch a bh'aig a mhuinntir fháoin-ud; oir chaidh iad a mach air sgàth an t-soisgeil fo armachd spioradail, agus ag iarraidh doruis a chum 's gu 'n searmonaicheadh iad do na h-Iùdhaich, mar a rinn Pòl do na Cinnich, sáoibhreas do-labhairt Chriosd.

Tha iomadh ni taitneach a tháobh an turais air am fagail air chuimhne anns a chùnntas a chaidh sgriobhadh mu thimchioll. Anns gach baile tre 'n deach' iad, dh' iarr iad a mach na h-Iùdhaich le mòr dhéidh—ag ùrnuigh air an son, agus a réusonachadh riu. Ach ànn an cuid a dh'àitibh chuireadh gu ro-dhian na'n aghaidh. Ann an ionad àraidh —Baile Leghorn—thugadh an cuid leabhraichean uatha, agus dh' aithneadh dhoibh gun an gnùis fheuchainn am

feasd ànns an àite! Ach air so cha do chuir iad ach beag suim, bha iad suidhichte air dol air an aghaidh air an turas —ag ràdh mar a bha iad adol am briathran an t-Salamadair "seasaidh ar cosan an táobh a stigh do d'gheataibh o Ierusalem."

Ge d'a b'e b'òige dhiubh, choimhlion Mr. McCheyne a chuid féin a dh'obair an turais-sa gu duineil treibhdhireach; agus mar an céudna le mòr thaitneas do inntinn agus do a chridhe, mar a tha a litrichean ag an àm-sa a nochdadh. Agus tha iad mar an céudna a nochdadh, gu 'n robh aig an àm-sa, anam a fàs ann an gràs agus ag abuchadh gu luath, a chum a bhi air a ghabhail a steach a dh' ionnsuidh tigh-tasgaidh an Tighearna. O Bhaile Ghenoah, thae a sgriobhadh mar so.

Tha a bhi ann an tír chéin, ga'r tabhairt ni 's dluithe do 'n Tighearn. An so cha 'n eòl duinn áon ach sinn féin a mhàin; tha gach ni 's gach neach eile coimheach dhuinn. Tha gach céum, agus gach dùthaich tha mi 'faicinn, a toirt orm a bhi a tuigsinn ni 's soilleire, nach eil ni air bith ann a shàsaicheas, ach sin a tha maireannach. Tha an sáoghal gu léir na luidhe ann an aingidheachd; tha a bhìnn gu dlù a tarruing fagus; ach esan a ni toil Dé fanaidh gu bràth."

Air an t-slighe troimh 'n fhàsach a dh' ionnsuidh tir Chanaain sgriobh e mar a leanas.

Is iongantach an seòrsa beatha a th' againn anns an fhàsach. Timchioll air gach táobh, cha 'n fhaicear ach a ghaineamh; os ar ceann tha an iarmailt lóm, ghorm, gun aon nèul air a h-uchd, agus a ghrian a dearsadh a mach na 'làn neart. Air tighinn do 'n fheasgar, agus air di dol fodha, air bàll tha na reultan na'n uile ghlòir 'ga'n nochdadh féin, agus an sin tha sinn a' suidheachadh ar buthan, gun áon maille ruinn ach na h-Ismaelich a bha nochdadh dhuinn na slighe, ach os an cionn, tha ar Dia uile-ghlic, uile-ghràdhach. Air do'n mhaduinn teachd, gu h-obann thugadh na pàilliunnean a bhàn, agus sin mu 'n robh sinn gu tur nar n-uidheam. Cia cho choslach 'sa ta so ri sin a thachras, "do thigh talmhaidh" pàilliunn na coluinn!"

Cha 'n eil neòil no uisge an so; agus tha na tobraichean cosmhuil ri uisgeachan Mharah, agus iad mar an céudna ro ghànn. Tha mi 'nis

a' tuigsinn ni 's feàrr gearan Chloinn Israeil, oir tha mi fáotainn gu 'n do chuir an turas-sa dèuchainn agus dearbhadh air mo chridhe féin."

Fadheòidh ranaig Mr. McCheyne agus a chompanaich an t-ionad sin bu mhiann leo—"Baile Dhaibhaidh"—eadhon Ierusalem, agus an so tha e sgriobhadh mar a leanas :

Bha 'n là mu dheireadh do ar turas, mu 'n d' thainig sinn gu Ierusalem na là ro mhaiseach. Rè ceithir uairibh a thiom, chaidh sinn air ar n-aghaidh suas, air slighe chreagach, a marcachd air na càmhal. Bha 'n dùthaich gle chosmhuil ri earrainnibh do'n Ghaidhealtachd; ach gu 'n robh na cráobhan agus na blathan, agus guth an turtuir ag innseadh dhuinn, gu 'n robh sinn ann an tir Emanueil."

Fadheòidh, thainig sinn a dh' ionnsuidh na h-earrainn do 'n t-slighe, far an do sheas Iosa, agus an do ghuil e os ceann a bhaile. Agus na 'm biodh tuilleadh againne do 'n inntinn a bha annsan, ghuileamaid mar an céudna.

Chuir e seachad deich laithean mar a ta e féin ag ràdh, "anns an áon ionad is iongantaiche th' air aghaidh an t-sáoghail uile—far an robh Iosa, ag imeachd, agus ag urnuigh—far an do bhàsaich e, agus far am foillsichear e a rithist." Bha iongantas air, airson na fàsalachd a bha e a faicinn timchioll air gach táobh. Bha Sion mar mhachair air a treabhadh, Ierusalem na carnaibh" (Ier. xxvi.). Bhiodh iongantas ort ars èsan no 'm faiceadh tu na bha do thrusdaireachd, 's do dhuslach ànn—na dhùnaibh ann an cuid a dh' àitibh cho àrd ri balla a bhaile. Agus a thuilleadh air so, bha a phlaigh 'm measg an t-sluaigh.

Ag àm àraidh, choinnich da Rabbi Iudhach a chéile, agus air do áon diubh sionnach fhaicinn a ruith a mach as na ballachaibh-briste ghuil e; ach rinn am fear eile gàire. Air do ionadh a bhi orra ri chéile, dh'fheòraich am fear a rinn gàire do 'n fhear eile, c'arson a ghuil e? Ghuil mi ars èsan, mar a ghuil am Fàidh "air son sléibh Shioin a ta fàs, tha na sionnaich a' coiseachd air" (Tuireadh v. 18.). Agus a nis carson a rinn thusa gàire arsa 'm fear a ghuil?

Rinn ars' èsan, do bhrigh gu' bheil fios agam, an ti a choimhlion a bhagraidhean mar tha sinn a faicinn, gu 'n coimhlion e mar an céudna a ghealladhean a thug e d'a ar n-aithrichibh agus d'a 'n sliochd !

Aig Baile Bheirout, air dha a bhi dol air bord gu thighinn dachaidh, bha Mr. McCheyne air a ghlacadh le fiabhras, leis an d'thugadh e gu dorsaibh bàis. Mhèudaich a thrioblaid gu mòr, am feadh a bha iad a seòladh gu baile Shmirna—cho mòr, 's gur gànn a b'urrainn e urrad agus a shùil a thogail, gu eilein Phatmois fhaicinn 'san dol seachad. Air dhoibh Baile Bhuia fagus do Shmirna a ruigsinn, thainig e gu tìr, far an d'rinneadh mòr choimhneas a nochdadh dha le Mr. Lewis agus a Mhnaoi—leithid a choimhneas 's gu 'n abradh e 'n deigh sud, gu 'n d'rugadh a ris e ann am Baile Bhuia.

Air dha a shlàint fháotainn, chaidh e maille ri 'charaid Mr. Bonar, agus Mr. Calman—Iudhach a bh'air iompachadh, troimh Austria agus Phrussia air a shlighe dhachaidh—ag iarraidh tuilleidh agus tuilleidh, cunntais mu staid na'n Iùdhach. Fadheòidh, air an t-seathamh là do chéud mhios a ghèamhraidh, ànns a bhliadhna 1839, agus an déigh dhoibh a bhi seachd miosan air falbh, thainig iad a ris air an ais a dh'Alba.

Cha robh an turas-sa a thug iad gun toradh. Air tùs, choinnich iad ri iomadh do na h-Iùdhaich ris an do labhair iad focal an Tighearna, aráon ànn an Tìr Chanaain, agus an tìribh eile. Anns an dara àit thionail iad mòran eòlais mu'n timchioll—mu'n staid spioradail—mu'n cor sáoghalta, agus a tháobh am beachd mu bhi air an aisig a rìs, a dh'ionnsuidh an tìre féin. Anns an tres àit, chuir iad air chois sgoiltean air son an cloinne ann an ceangal ri searmonachadh an t-soisgeil am measg na'm parantan, trid an robh iomadh anam air iompachadh a dh'ionnsuidh Chriosd am fior Mhesiah. Air chùl so, ghluaiseadh suas mor ghràdh agus éud, am measg muinntir aig a bhaile as

an leith—chum an soisgeul a chuir do'n ionnsuidh. Mar so bha' tuilleadh do mháoin chuideachaidh, air a pairteachadh, agus iomadh as ùr do shiol Iacoib, air an toirt gu bhi "gluasad ann an solus an Tighearna."

---

## EARRANN V.

### AMANA DUSGAIDH.

"Agus fàsaidh iad suas mar ànns an fhéur; mar ghéugaibh seilich ri táobh nan sruth-chlaìsean."—Isa. xliv. 4.

"Dusgadh ann an Dundee!" Ràinig an naigheachd-sa Mr. McCheyne, am baile Hamburg sa Ghearmailt, agus e air an t-slighe dhachaidh; agus air bàll, bha anam air a ghluasad suas gu tuilleadh fios fháotainn mu'thimchioll. Am feadh a bha e fathast tinn ann Baile Bhuia dlù do Shmirna, thoisich obair an Tighearna air mhodh sònruichte ann an Chilsith, agus ànn an Dundee. Bha mòran air an iompachadh—air an toirt gu sìth fháotainn am fuil Iosa; agus gu iad féin a cheangal ri comunn sluaigh an Tighearna.

Air do Mhr. McCheyne a dhol do thìr Chanaain, bha cùram a phobuill aige air a chuir air Mr. Uilleam Burns, mac do Mhinistear Chilsith—agus ni leis an robh Mr. McCheyne ro thoilichte. Ann an litir a chuir e gu Mr. Burns aig an àm-sa, tha e ag ràdh:—

Thugadh thu am freagradh ùrnuigh, agus tha na tiodhlacan a thig mar so, gu mòr air am beannachadh. Is e m'ùrnuigh gu'm bi thu mile uair ni's mò air do bheannachadh, no bha mise riamh. Feudaidh gu bheil iomadh anam nach faigheadh maith air bith tromham-sa, a bhitheas air a dhùsgadh tromhad-sa. Uime sin ghabh Dia an doigh-sa, gu do thoirt do Dhundee. Is e an T-IONGANTACH.

Bha a bhliadhna-sa, na bliadhna shònruichte. Bha na cridheachan bu chruaidhe air an leaghadh mar chéir roimh 'n teine ; bha 'n dréam bu cheannairciche fo bhàll-chrith ; agus air an toirt gu bhi lùbadh an glùin do Iosa. Ge b'e àit anns an robh an soisgeul air a shearmonachadh, bha drùdh-adh a leantuinn, agus na céudan air an toirt a dh'ionnsuidh a mhinisteir ag ràdh, " ciod a ni sinn ? " Bha coinneamhan lathail air an cumail rè uin' fhada. Bha iomadh an teagamh ; bha an sáoghal air bhoile na aghaidh ; ach mheudaich focal Dé gu mòr.

A deanamh gàirdeachais ann an obair an Tighearna, thainig Mr. McCheyne a rithist a dh'ionnsuidh a phobuill ann an Dundee. Bha iad uime sin, air an lionadh le taingealachd agus moladh do Dhia, air son e a phìlltinn, agus mar an céudna airson dortaidh a Spioraid a fhuair iad a cheana fo shaothair Mhr. Burns—ni nach do dhùisg farmad air bith ann an cridhe Mhr. McCheyne. Aig deireadh na bliadhna-sa, tha e mar so a sgriobhadh d'a ionnsuidh.

Cha'n urrainn mi 'm feasda, gu leòr a bhuidheachas a thoirt dhuit, airson do mhoir shaoithreach am measg a phobuill ionmhuinn, a dh'earb-adh leis an ard-Bhuachaille riumsa. Agus a thuilleadh air so, cha'n urrainn mi am feasd gu leòr a thaing a thoirt do Dhia, airson a choimhneis agus a ghràis, a tha gach là as ùr ni's iongantaiche nam shuilibh. Fhreagair e m'ùrnuighean a tháobh sin a thachair, ann an doigh nach d'innis mi riamh do neach air bith.

Do'n aireamh mhòr, a bha mar so air an dùsgadh, chaidh cuid air an ais, agus chinn cuid eile ni 'bu chruaidhe no bha iad riamh. Ach cha ruig so a leas iongantas a chuir air áon air bith ; ni mò a tha staid na dream-sa na dearbhadh air bith, nach eile cuid eile do rireadh air an iompachadh. Tha chráoibh air a bheil blàth, a toirt a mach toraidh ge d' a dh fháodas e bhi, nach eil urrad a thoradh, agus a bha do bhláth, ànn. Mar sin tha e ann an eaglais an Tighearna. Tha cosamhalachd an t-sioladair a nochdadh, nach tig fàs

air na h-uile grainne sìl a chuirear. Is cuidthromach an smuain so, ach feudaidh e bhi feumail, ma bheir an léughadair fainear e gu dùrachdach le uile chridhe.

Chaidh bliadhna an deigh bliadhna seachad, agus bha Mr. McCheyne fathast na àit, agus a deanamh gàirdeachais air do anamanan 'bhi air an cosnadh do Chriosd ; agus mar an céudna a tabhairt rabhaidh dhoibh-san, nach robh umhail do'n t-soisgeul. Rainig e a nis a bhliadhna dheireannach, a bha e gu bhi air thalamh ; agus air dha mar gu'm b'eadh fios a bhi aig air so, dh'iarr e le tuilleadh agus tuilleadh dichill, a mhinistreileachd ann an Dundee a choimhlionadh. Bha 'n ùine 'dol seachad. Mar sin, air dha bhi mothachadh ni's mo's ni's mo cho ghoirid sa ta i, rinn e 'n tuilleadh spàirn, a chum a h-ath-cheannach. Mhothaich e gu'n robh anamanan a bàsachadh na'm peacanna, am feadh aig an am chéudna a bha fhios aige gu'n robh 'leighis ànn, agus faduidheachd air a chum gu'm biodh e air a charamh riu. Tha e labhairt mar so ann an áon do litrichibh :—

Mar a bha mi a coiseachd anns an ráon, thainig a smuain-sa le mòr ùghdarras a dh'ionnsuidh m'inntinn ; an uine gheàrr, gu'm biodh gach neach 'sa cho-thional agam, an neàmh no an ifrinn! O cia mar mhiannaich mi guth mar thairneanach, a chum 's gu'n duisginn iad uile—neart mar phrais gus an rachainn a dh'ionnsuidh gach áoin diubh, ag radh, riu, "teichibh o'n fheirg a ta ri teachd."

Bha an sgriobhadh deireannach a tha na leabhar chuimhne, air a chuir sìos, air an t-seathamh là do Mhios dheireannach a ghèamhraidh, anns a bhliadhna 1843. Is e so e :—

Chualadh mi gu'n d'fhuair anam a bh'air a dhùsgadh sìth, fior shìth, tha dòchas agam. Bha dithis air an dusgadh as ùr—agus air am mòr ghluasad. Aig a cheart àm anns an robh mi fo mhòr dhiobhail misnich, dheònaich Dia dhomh, a bhi mar so a faicinn cumhachd a ghràis a pilltinn.

Tha a litrichean a sgriobh e aig an àm-sa, làn do dhianiarrtus an déigh nithe spioradail :—

"Tha mi gu tric ag ùrnuigh"—ars esan—"gu'n deanadh an Tighearn cho náomh mi, agus is urrainn do pheacach air thalamh a bhi! Is tric a tha m'anam a' miannachadh a dhol, agus a bhi maille ri Criosd—maille ris air Pisgah—cead a ghabhail do'n eaglais air thalamh, agus don choluinn, agus a bhi làthair maille ris an Tighearn. O is e is ro fheàrr!"

Air dha a bhi mar so ag amharc airson glòir shiorruidh, cha'n ann idir ni bu lugha a bha e sáothrachadh air thalamh, Cha'n eil suil agam ars' esa' ri caraid, "a bhi beò fada, tha suil agam ri gairm obann la-eigin; fáodaidh e bhi ann an uine ghoirid; agus uime sin, tha mi labhairt na firinn, tha mi 'n duil, le dillseachd. Cho-dhuin e áon d'a shearmoinean le na briathraibh-sa. Tha atharrachadh dlù; bithidh gach sùil a ta nis fa m' chomhar, gu aithghear dùinnt am bàs. Bithidh ministear eile far am beil mis a nis,—neach eile seinn nan sàilm, agus tréud eile anns an Tigh-sa." Shearmonaich e ag an àm-sa ann an Collace, o na briathraibh a th'againn ann an 1 Cor. ix. 27—"neach a chuireadh air chùl"—agus le a leithid do chumhachd, agus gu'n dubhairt neach a chual' e, gu'n robh e cosmhuil ri fuaim na trompaid a dhùisgeas na mairbh." Mar a thubhairt e féin, "bha 'n oladh a bha 'san lochran air a caitheamh, agus a losgadh as, a toirt soluis. Mar so bu choir dhuinne a bhi."

An deigh dha pìlltinn o thalamh Chanaain bu ghnàth leis, mar a gheibheadh e cothrom, a bhi searmonachadh ann an ionadaibh eile a bhàr air eaglais féin. Bha mòr thoradh a leantuinn nan turasan-sa. Thugadh an turas searmonachaidh fa dheireadh leis, do Shiorrachd—Abaireadhain, far an d'fhan e ficheud-là, a labhairt no a searmonachadh ann an ceithir-aiteachaibh-ficheud. Bha e na mheadhon aig an àm-sa air mòran a dhùsgadh gu deigh air firinn an Tighearna. Bha a shlàinte air briseadh a nis gu mòr; agus b'eigin dha fear-cobhrach fháotainn—Mr. Gatherear; a sháothraich gu dileas maille ris a dh'ionnsuidh na crìche.

Bha i so a nis gu dlù a tarruing am fagus. Air a chéud là do Mhios mheadhonach an earraich ànns a bhliadhna 1843—phìll Mr. M'Cheyne o'n turas dheireannach a thug e —sgìth na phearsa, ach làn misnich agus sìth na Spiorad. Bha a làithean deireannach mar' thugadh fainear, leis gach áon a chunnaic no a chual e, làn do mhaise na náomhachd.

Air an dara-la-déug, shearmonaich e da shearmoin 'na eaglais féin, agus air feasgar an là shearmonaich e aig Broughty-Ferry. B'iad so na searmoinean deireannach a thug e; agus bha iad air am beannachadh. Dà là 'n deigh so, chriochnaich e a thuras. Air dha tinneas a bhàis a mhothachadh ann féin, air bàll chuir e gach cuis a réir a chomais, mar bu mhaith leis iad a bhi; agus an sin, luidh e sios air an leabaidh o nach d'érich e.

Bha e mu thimchioll ceithir-là-déug na luidhe an tinneas a bhàis, agus fadheòidh air disathurna, an cùigeamh-la-ficheud do Mhios mheadhonach an earraich, anns a bhliadhna 1843, mu'n robh e fathast deich bliadhna ficheud a dh'aois, dheònaicheadh iarrtus dha, "bhi air choigrich as a choluinn, agus a bhi lathair maille ris an Tighearn" (2 Cor. v. 8).

Bheir sinn a nis an t-iomradh-sa gu co-dhunadh, le bhi 'g ainmeachadh cuid do na briathran deireannach a bh'air an labhairt leis. Ri sheirbhiseach thubhairt e, "chaidh m'anam as mar eun a ribe an eunadair; bhriseadh an ribe, agus chaidh sinn as." Air dha biadh a ghabhail, leis an robh e beagan air ùrachadh, thug e buidheachas do'n Tighearn,—air son neart a thugadh dhà an àm anfhannaichd—solus an àm dorchadais—gàirdeachas an àm bròin, agus, "air son còmhfhurtachd dhuinne 'nar n-uile àmhghar, chum sinne a bhi comasach air còmhfhurtachd a thoirt dhoibh-san a ta ann an àmhghar sam bith, tre a chòmhfhurtachd leis a'bheil sinn féin a fáotainn còmhfhurtachd o Dhia" (2 Cor. i. 4). Air là 'n Tighearna, air do neach àraidh a radh, "b'fheàrr leam gu'n robh thu comasach air searmonachadh dhuinn an

diugh"—fhreagair e, "tha mi searmonachadh na searmoin a thug Dia dhomh ri shearmoineachadh."

Air dha bhi 'm breisleach a bhàis, thubhairt e "thugaibh fainear am bónn teagaisg"—mur a b'abhaist dha a bhi 'g radh ris a phobull—agus a rithist, mar a ta e sgriobhte (1 Cor. xv. 58), "air dhuibh fios a bhi agaibh nach eil bhur sáothair diomhain anns an Tighearn." Ag àm eile, agus mar gu'm biodh e a labhairt ris an t-sluagh, ghlaodh e, "mar dùisgear sibh a nis, gu cinnteach dùisgear sibh ann an teine siorruidh." An sin thoisich e air ùrnuigh airson a phobuill ag radh,—"An sgìre-sa O Thighearn,—am pobull-sa,—am Baile-sa, gu léir!" A rithist dean e o Thighearn, airson do sheirbhisich lag! Beagan an deigh sud, thubhairt 'e. "Athair náoimh, coimhid iadsan tre d'ainm, a thug thu dhomh-sa" (Eoin xvii. 11).

Is e ni deireannach a rinn e, a làmhan a thogail suas, mar gu'm biodh e a toirt a bheannachaidh aig co-dhunadh na searmoin. An sin gun osnadh, gun ghearan, chaidh anam a steach a dh'ionnsuidh fhoise.

# LITRICHEAN

A BH'AIR AN SGRIOBHADH LE

## MR. McCHEYNE.

A DH'IONNSUIDH DREAM A BHA FO' CHURAM ANAMA.

# LITRICHEAN.

## LITIR I.

### BI 'G IARRAIDH SOLUIS AIR DO THRUAILLIDHEACHD.

DUNDEE, 1841.

A BHANA-CHARAID IONMHUINN,

A REIR mo gheallaidh, tha mi nis' air suidhe sios, gu beagan a labhairt riut mu nithe mòra an t-sáoghail a ta ri teachd ; agus tha áobhar taingealachd againn do Dhia, a tha toirt a leithid do sháor chomas duinn, 'ar beachdan a chompàirteachadh, agus sinn cho fad as o chéile. Tha mi sgrìobhadh na litreach-sa mata, a chum d'anam a sheòladh a dh'ionnsuidh Iosa caraid nam peacach. "Tha am fear so, a gabhail, pheacach d'a ionnsuidh" (Luke xv. 2). B'fheàrr leam gu'm b'urrainn mi a' radh, gu'm beil thu d'a rireadh air d'áonadh ris ; agus mar sin am bàs no am beatha bhiodh tu sona gu bràdh. An e do bheachd gu bheil peacadh air a dhearbh-adh ort? Is i so obair an Spioraid Naoimh ; agus a chéud obair a ta e a dèanamh anns an anam. (Eoin xvi. 8 ; Gniomh. ii. 37 ; xxi. 29, 30). Mur bi mothach-adh agad air do choluinn a bhi tinn, cha chuir thu fios air an lighiche ; agus mar sin, cha téid thu gu bràth a

dh'ionnsuidh, Chriosd an Lighiche nèamhaidh mar eil mothachadh agad, d'anam a bhi tinn eadhon a dh'ionnsuidh a bhàis. O mata bi 'g ùrnuigh airson solus soilleir air do staid a tháobh naduir, agus a tháobh cleachdaidh. Their an sáoghal mu d'thimchioll, gu' bheil thu a'd' chaileag neo-chiontach, neo-lochdach, ach na toir thusa creideas doibh. Tha'n sáoghal na bhréugair. Bi 'g ùrnuigh gu'm faic thu thu féin, ann an solus an Tighearna—agus gu'n tuig thu prìsealachd d'anama. Am faca tu thu féin, mar a chunnaic Iob e féin, graineil (Iob xi. 3, 5 ; xiii. 5, 6), agus "Gu'n deach as duit," mar a thubhairt Isaiah. (Isa. vi. 1, 5). An do mhothaich thu sin a ta sgriobhte (Salm li.). Cha bu mhaith leam thu bhi gabhail ort a bhi iriosal, no bhi 'g aideachadh am briathraibh gu bheil thu peacach, mur eil thu mothachadh so agus uimè sin bi guidhe gu'n deònaich an Spiorad Naomh dhuit, fior sholus agus fior mhothachadh air do staid a thaobh naduir, am fianuis an Tighearna. Do m'tháobh féin, is ainmic a gheibh mi ach pladhadh do fhior staid m'anama—cho tur lomnochd is a ta mi. Ach an uair a a gheibh, tha mi 'faicinn gu bheil mi d'a rireadh doruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall" (Taisb. iii. 17). Cha'n eil bàll a bhuineas duit nach d'rinn seirbhis don pheacadh, a sgòrnan, an teangaidh, na bilean, am béul, na casan, na suilean (Romh. iii. 13, 18). Cha 'n eil buaidh do'n inntinn nach eil mar an céudna truaillte (Gen. vi. 5). Air chul so dhearmaid thu ré uine fhada, an t-slàinte mhòir. Bha thu gu h-eas-umhail a'cuir na h-aghaidh. B'fheàrr uime sin gu'm faiceadh tu so, agus gu'm biodh tu fo fhéin-dhiteadh air a shon uile. Cluinn, ciod a tha creideach ionmhuinn ag ràdh mu thimchioll

féin. "Tha m'aingidheachd mar a ta mi annam féin, na mo shealladh, do-labhairt mòr oscionn gach smuain, mar thuil no mar bheanntan àrda thar mo cheann. Cha, 'n aithne dhomh doigh a nochdas mo bheachd a thaobh mèud mo pheacaidh ann mo shealladh, ach a bhi carnadh neo-chriochnuidheachd os ceann neo-chriochnuidheachd. Tha aingidheachd no chridhe ann mo shealladh, mar shlochd a ta neo-chriochnach domhainn, agus gidheadh mo dhearbhachd air so beag agus fànn.

Feudaidh gu' bheil thu feòrach, carson bu mhiann leat mise a dh'fhaotainn a leithid so 'a shealladh air mo pheacadh? Tha, chum 's gu'n cuir thu cùl ris gach gnè fhéin-fhireantachd chum 's nach seall thu am feasda ri d' chridhe ciontach féin, airson dad a ni do mholadh do Dhia—agus a chum gu'n gabh thu gu toileach ri Iosa Criosd, a thug umhlachd agus a bhàsaich an aite nam peacach. O! dlu-lean le d'chridhe ri Criosd. Tréig na h-uile ni, agus lean e. "Meas gach ni mar chall air son ro-òirdheirceis eòlais" (Phil. iii. 8). Cha 'n urrainn duit a bhi gu bràth, air d'fhireanachadh annad féin fa chomhar Dhé ; ach 'n diugh, tha làn chuireadh agad gu bhi air d'fhìreanachadh annsan. Leugh Philip. iii. 7, 9, agus bi 'g urnuigh. Bithidh mise mar an ceudna ag urnuigh air do shon. Gràs gu'n robh maille riut. 'S mi d'fhior charaide, ann an Iosa.

R. M. McCheyne.

## LITIR II.

### IARR A BHI AIR D'FHAOTAINN ANN AM FIREANTACHD CHRIOSD.

A Bhana-Charaid Ionmhuinn,

Bha gairdeachas orm, air dhomh a chluintinn gu'n d'thainig thu dhachaidh gu tearuinte, agus nach bu mhisde do shlàinte thu bhi air sàl. Tha dòchas agam, gu bheil Dia a nochdadh caoimhneis do d' choluinn, a chum 's gu'm bi 'n tuilleadh comais aig an inntinn a bhi smuaineachadh air Iosa Criosd, agus èsan air a chéusadh. Is i m' urnuigh, gu'm fosgail an Spiorad Naomh do chridhe le a ghaol, gu blas fhaotainn air slighe na slàinte, tre umhlachd, agus tre bhàs Emanueil. "Tre 'n duine so a ta maitheanas pheacanna air a shearmonachadh, agus tridsan, tha gach neach a chreideas air a shaoradh o na h-uile nithibh" (Gniomh. xiii. 38, 39. Bhiodh tu ro dhuilich, air dhuit a chluinntinn gu robh do bhana-charaid, a bha cho measail agad, air a gairm cho ghrad air falbh. Thigeadh do so, a bhi na rabhadh cuidthromach dhuitsa. O gu'n robh thu a nis air d'fhaotainn air do sgéudachadh ann am fìreantachd Chriosd!—agus mar sinn air dhuit an saoghal-sa fhagail, coinnichidh tu Dia ann an sìth, agus their Iosa riut "ìmich a steach do aoibhneas do Thighearn'." Mar a tha thu annad féin, cha bhi thu a chaoidh air d'fhireanachadh fa chomhar Ihòbha. Tha Salm cxliii. 2, a freagradh dhuit. O! abair, "na tig ann am breitheanas le d'òglach." 'Na do nàdur, 'na do ghiùlan san uine 'chaidh seachad, 'na d'easumhlachd do'n lagh naomh

'na do tharchuis air Iosa, agus anns sa pheacadh a tha comhnachadh annad cha 'n urrainn Dia dad fhaicinn, ach sin a dh'fhéumas e a dhìteadh. O gu'n robh thu a dh'aon inntinn ri Dia a thaobh d'anama! Na biodh eagal ort amharc air do ghrainealachd, oir tha Dia a tairgse d'uidheamachadh ann am fireantachd Iosa Criosd, agus "tre ùmhlachd aoin duine nithear mòran nam fìreanaibh" (Romh. v. 19). Cha'n eil ach aon anns an t-saoghal gu léir, air an urrainn Dia amharc agus a radh, "tha e gu léir ionmhuinn." Tha Dia mata deònach, gu'm biodh tusa agus mise air ar faotainn ann an Criosd. Tha mise aig a cheart àm-sa a mothachadh gur e m'fhìreantachd-sa e. "Is e so an t-ainm a ghoir-eir ris IHOBHAH AR FIREANTACHD-NE" (Ier. xxiii. 6). Tha mi mothachadh gràdh Dhé, a dealradh air m'anam ciontach trid Iosa! Is e mo shìth. Cha nigh do dheoir air falbh do pheacanna. Tha iad a gul gun sgur ann an ifrinn; ach cha dhean so am fireanachadh. Cha dhean eadhon beachdan fallain an t-soisgeil d'fhireanachadh; is éigin duit, a bhi air do chomhdach le fireantachd gun smal. Cha dhean cridhe nuadh na deadh-chaitheamh-beatha d'fhìreanachadh—cha'n eil iad so fathast coimh-lionta—'s uime sin cha 'n urrainn dhoibh foluch a chuir air do pheacanna. Tha eadhon do dheadh-bhéus mi-choimhlionta am fianuis Dé, agus gidheadh, cha dhean ni goirid air fireantachd choimhlionta an gnothach. Tha Iosa mata a tairgse na fireantachd choimhlionta-sa dhuit. Annsan their Dia riut "féuch tha thu àillidh a bhean mo ghaoil" (Dan. i. 15). A' bheil thu mar so ag amharc ri Iosa? A' bheil thu a creidsinn an teisteis a thug Dia dhuinn mu thimchioll? An gabh thu e air bàll 'an gàirdeanna d'anama? 'Bheil thu 'g radh, "mo

Thighearn agus mo Dhia,"—m'urrais, m'uile? No dean moille. Tha an t-siorruidheachd fagus. Is e so an t-àm a's feàrr gu dùnadh ris. Cia lion saoghal a bheireadh anam càillte an ifrinn, airson a leithid do chothrom chum greim a dheanamh air Criosd agus a th' agad-sa a nis. "An ti aig a' bheil am Mac, tha beatha aige." Is e so m' urnuigh agus m' iarrtas airson d'anama a ta priseil.

'S mi do charaid dileas anns an t-soisgeul.

R. M. McC.

---

## LITIR III.

### GAIRDEACHAS A CHREIDIMH.

A Bhana-Charaid Ionmhuinn,

Tha mi 'cuir na litreach-sa, mar an ceudna a' d'ionnsuidh, a dh'innse dhuit, gur e Iosa an t-sligHE. Bu mhaith leam gu mòr a chluinntinn, cionnus a tha thu a thaobh do shlàinte chorpora; agus a bheil d'anam a' foisneachadh fo'n "chraoibh-ubhail" (Dan. ii. 3). Ach gus am faigh mi cothrom gu d'fhaicinn bithidh mi a' fagail d'anama agus do chuirp, air cùram Iosa, do Chruithfhear dileas 1 Phead. iv. 19.

Tha sinn a nis dlù do àm comanachaidh eile, agus tha mi a sior theagaisg muinntir òga, a tha runachadh a thighinn air an aghaidh a dh'ionnsuidh bord an Tighearna. Tha mi 'n duil gu'n dubhairt thu gu'n robh mòr dhrùdhadh air a dheanamh ort aig a chomanachadh mu dheireadh, agus gu'n robh mòr iarrtas agad, a bhi dhiubh-san a bh'aig a bhord. Ach ciod mar bi e air a cheadachadh dhuit suidhidh am feasd aig a bhord a tha bhos; agus mu'n d'thig an ath chothrom, gu'm bi

thu anns an uaigh. Tha an earrann-sa a leanas a nochdadh m' uil' iarrtuis air do shon. "A nis gu'n lionadh Dia an dòchais sibhse do'n uile aoibhneas agus shìth ann an creidsinn, chum gu'm bi sibh pailt ann an dòchas, tre chumhachd an Spioraid Naoimh" (Romh. xv. 13). 'O so chi thu, co e ughdair iompachaidh—eadhon "Dia an dòchais." Is esan a dh'fhosglais do chridhe, gu' na nithe a bhitheas air an labhairt a thoirt fainear. Cha dhean an fhirinn dhi féin do chridhe iompachadh; féumaidh Dia an dòchais analachadh ort, agus d'uisgeachadh gu tric. Mar so bheir e araon sìth agus gairdeachas dhuit, "ann a bhi creidsinn." Air do Iosa e féin fhoillseachadh do Thómas, thubhairt Tómas le gairdeachas, "mo Thighearn agus mo Dhia" (Eoin xx. 28). Agus mu dh'fhoillsicheas Iosa e féin dhuitsa ann an glòir a phearsa, ann an coimhliontachd oibre, agus ann am mòr fhiadhlaidheachd a ghaoil; bithidh tusa mar an ceudna, air do lìonadh le gairdeachas a chreidimh ag radh, "mo Thighearn agus mo Dhia." Tha e duilich a mhineachadh ma tha e idir comasach, ciod e sin a bhi creidsinn. Ach, an uair a nochdas Iosa e féin 'na mhaise ro-òirdheirc, agus a bheir e dhuit sealladh air a ghnùis thaitnich, air 'n do thilgeadh an sileadh bréun; an sin tha an t-anam a dlù-leantuinn ris le gairdeachas. Is e so a bhi creidsinn ann, agus is e so, gairdeachas agus sìth ann a bhi creidsinn. Tha fior ghairdeachas—an gairdeachas a ta fior-ghlan a sruthadh o shealladh air Criosd. Is èsan an t-ionmhas foluichte, a tha toirt a leithid a dh'aoibhneas dhasan a tha' ga fhaotainn (Matt. xiii. 34). An d'fhuair thu an t-ionmhas-ud? Ceisd chuidthromaich, oir mur d'fhuair tha thu bochd d'a rireadh. Ach o is mòr a tha do ghair-

deachas r'a fhaotainn ann an Criosd. Gu'n lionadh Dia an dochais thusa leis an uile ghairdeachas. Agus na biodh eagal ort an t-iomlan dheth a ghabhail a bheir esan dhuit. Ma thig thu d'a rireadh a dh'ionnsuidh Chriosd thig thu gu gaol Ihòbha—gaol a shàsaicheas tu. Cha lion gràdh a chréutair an cridhe; ach air do ghràdh Dhé a theachd a dh'ionnsuidh an anama, tha e a toirt lànachd d'a sholas (1 Eoin i. 4). Is gràdh naomh agus is gràdh ard-thighearnail e. Chuireadh bacadh orm gu minig o na thoisich mi air sgriobhadh na litreach-sa. Cha'n fhada gus an sgriobh mi a rithist. O na fan ni's faide eadar dha bharail, a thaobh staid d'anama. Tha aon ni féumail, an do dhuin thu ri Iosa an t-Eadar-mheadhoinear mòr? A bheil eòlas slàinteil agad air Criosd. Ma tha, caillidh am bàs a chumhachd, agus an uaigh a buaidh.

"Tha tir tha làn do sholas ann
Far a' bheil naoimh a seinn."

Leag do thaic gu leir, airson uine agus bibhuantachd air Iosa. Is e a chluasag is socraiche th'air nèamh, no air thalamh—uchd Emanueil ar Fear-gleidhidh.

'Smise do charaid dileas gu bràth,

R. M. McC.

---

## LITIR IV.

### BLAIS GU BHEIL CRIOSD PRISEIL.

An dara Mios do'n Gheamhradh, 1841.

A Bhana-Charaid Ionmhuinn,

Tha e sgriobhte—"dhuibhse uime sin a tha creidsinn tha e luachmhor" (1 Phead. ii. 7), agus mu's leanabh le Dia thusa, tuigidh tu brigh nam

briathran-sa. Bha Criosd roimhe sud, dhuit mar fhrèumh a talamh tioram. Cha'n fhaca tu "maise aige gu'n iarradh tu e" (Isa. liii. 2). Bha thu aig fois ann an Sion, gun churam do d'anam. Bheil cuimhne agad air so, agus a bheil beachdan nuadh agad a nis. Bheil thu air do bhioradh nad' chridhe leis an Spiorad Naomh? Am faca tu cho eucomasach 'sa ta e dhuit thu féin fhireanachadh fa chomhar Dhé? An d'thug an Spiorad Naomh air falbh a ghnuis bhrat, agus an d'thug e sealladh dhuit air gnùis mhaiseach Emanueil; agus an d'fhosgail e unneag a dh'ionnsuidh a chridhe, agus an do nochd e dhuit ard thobair a ghràidh sin a tha dol thar na h-uil' eòlas. Ma nochd, is urrainn dhuit a radh, "dhomhsa tha e priseil." Ma tha thu a faicinn gu soilleir gu bheil na tha a dhòchas agad a thaobh Dhé trid-san; gur e do bhunaid—do thobair—agus do chulaidh bhainnse, an sin tuigidh tu gu cinnteach gu bheil e priseil. Tha a chuid a's mo a' diultadh a thighinn a dh'ionnsuidh Chriosd. Léugh Luc. xiv. 16, 24, "Thòisich iad uile a dh'aon ghuth air an leithsgeul a ghabhail." Carson? Tha, do bhrigh nach eil iad a tuigsinn gu bheil e priseil. Ach o ma tha thusa, a bhana-charaid ionmhuinn, a tuigsinn gur e d'fhireantachd amhain, tobair nan uisgeachan beò—d'Ard-Shagart—do Bhuachaile—d'Fhear-tagraidh, an sin their thu "tha e luachmhor!" Agus cha'n abair thu "gabh mò leiths-geùl." Tha mi mata a toirt dhuit a chuiridh thaitnich, "thig oir tha na h-uile nithe a nis ullamh." Tha Iosa ullamh gu do chomhdach le fhireantachd. Tha an Spiorad Naomh ullamh gu teachd a dh'ionnsuidh do chridhe, agus 'a dheanamh na chridhe nuadh. Tha an t-Athair ullamh air a làmhan a chuir mud' mhuineal

agus do phògadh (Luc. xv. 20). Tha na h-aingle ullamh gu buidheachas a thoirt as do leith, agus gràdh a thabhairt duit mar phiuthar gu siorruidh. An d'thig thu mata, oir tha na h-uile ni a nis ullamh? Bheil thu ag radh 'le do chridhe, "cha'n urrainn mi gun a bhi a creidsinn gur peacach mòr mi, agus gu bheil Iosa a tairgse a bhi na fhasgaidh dhomh, na eadar-mheadhoinear—na h-uile," agus uime sin tha e priseil dhomh? O tha mi 'n dochas gur ann mar so a tha; is e so an aon ni, a ni sona thu re do bheatha, agus beannaichte 'na do bhàs. Cha'n eil 'san t-saoghal-sa ach saoghal bochd truagh. "Tha an duine a rugadh o mhnaoi gearr-shaoghalach, agus làn amhghair" (Iob xiv. 1). Cha'n eil cuibhrionn air bith an so nach toir am bàs uainn. Ach ma tha Criosd agad tha oighreachd neo-thruaillidh agad! Gum b'ann a bheir an Spiorad Naomh dhuit greim daingeann air. Mar sin coinnichidh sinn ànns an ionad shona sin, "anns nach bi bàs ni's mò no bròn no éigich, agus cha bhi pian ann ni's mò" (Taisb. xxi. 4). Gu'n robh an Tighearn ro choimhneil riut—ri d'anam agus ri d'choluinn. Slàn leat.

'S mise do charaid dìleas,

R. M. McC.

---

## LITIR V.

### BI AIR D'FHAOTAINN ANN AN CRIOSD.

An dara Mios do'n Gheamhradh, 8mh là, 1841.

A Bhana-Charaid Ionmhuinn,

Tha mi a nis a cuir litir eile a' d'ionnsuidh, a dh'innseadh mu thimchioll-sa a tha "gu léir ionmhuinn." Tha aig an àmsa, giulan ro thaitneach anns a sgìreachd-sa dlu do'n bhàs. Thuirt e rium an

la-roimhe, " tha mi a beathachadh air na briathraibh-sa a thug thu dhomh," tha a chosan mar phuist marmoir, air bonnaibh do'n òr is gloine. (Dan. v. 15), " Agus uime sin arsa esan, tha fios agam gu bheil e comasach air mo ghiùlan maille ri mo pheacanna gu léir." Faodaidh tusa an mi ceudna a radh mu fhuair thu sealladh do 'mhaise —do lànachd—do shaor ghràs agus do thruacantachd an Tighearn' Iosa Criosd. Cha'n urrainn ach a mhain cumhachd Dhé, do shuilean fhosgladh gu do staid chàillte fhaicinn. Cha'n urrainn fuil agus feoil a nochdadh dhuit, ach Dia amhain. O iarr air gu'n deanadh se è. Is fearr no mile saoghail, dhuitsa agus dhomsa, sealladh spioradail fhaotainn dhinn féin, agus do Iosa. Cuimhnich cha n-urrainn dhuit a bhi annad féin coimhlionta fa chomhar Dhé. Cuir suas an urnuigh a th'againn (Dan. i. 6). Aig na h-amana is coimhlionta a ta thu, tha thusa agus mise mar chnuimh ghraineil ann an sealladh an Tighearna. Ach cuimhnich, faodaidh tu a bhi coimhlionta ann an Criosd. Thig uime sin a dh'ionnsuidh Chriosd. O ciod a thachras dhuit mur bi thu air d'fhaotainn ann. Cait' an nochdair thu ? Teichidh tu, agus glaodhaidh tu ri na sléibhtibh, agus ris na cnuic, tuiteam ort agus d'fholach uaithe. Ach ma tha thu ann an Iosa—ma tha do shùil agus do chridhe suidhichte air a lotaibh a rinn do pheacanna air—ma tha thu deònach 'bhi air d'fhireanachadh a mhàin annsan—agus luidhe sios fo fhuil, agus a bhi air d'uidheamachadh ann an rusg sneachda-gheal Uain Dé, an sin bheir Dia gaol mòr dhuit, agus le uile chridhe. Tha gaol Dé a dol trid fuil agus umhlachd Chriosd, a dh'ionnsuidh gach neach a tha ànn, ge b'e air bith cho salach truagh is a tha iad annta féin. An

do bhlais thu air gaol naomh an De naoimh? Is feàrr a ghràdh no fion. Is fearr e gu mòr na gaol creutair air bith, agus na sòlas cruthaichte air bith. O! mata feuch nach bi thu beò, agus nach bàsaich thu gun an gaol milis sa—gun an gaol maitheanais-sa—gun an gaol sòlasach-sa, gaol Dhé ann an Criosd fhaotainn. Cuimhnich, tha Iosa deònach do ghabhail a steach fo fhasgaidh (Matt. xxiii. 37). Na cuir teagamh ann. Cuimhnich mar an ceudna, is e an t-àm a ta a lathair do chothrom-sa gu bhi air do thearnadh (Ecl. ix. 10). Cha'n eil creideamh, no aithreachas, no iompachadh anns an uaigh; an sud cha'n abair ministear smid riut. Is e so an t-àm chum a bhi air t-iompachadh. Coisnidh sinn a nis thu, no caillidh sinn thu gu siorruidh. O b'fheàrr, gu'n gabhadh tu an cothrom-sa. Tha gach mionaid dhe cho luachmhor ri mile saoghal. Tha gaol mòr agam do d'anam, ach tha gaol Iosa dhuit gu mòr ni's mo. Amhairc ris, agus saorair thu.

'S mise do charaid dileas,

R. M. McC.

---

## LITIR VI.

### RACH SUAS AN TAICE RI IOSA.

A Bhana-Charaid Ionmhuinn,

Chualadh mi mu d'thimchioll, agus bha mi 'g urnuigh air do shon, gu'm bi do shuil a mhain air Iosa, agus d'anam aig fois fo dhion fhola a "bh'air a dòrtadh airson mhòran, a chum maitheanas pheacanna" (Mat. xxvi. 28). Bha mi mar an ceudna a toirt buidheachais do m' Athair, a bhuin cho saoibhir riut. Is e Athair na trocair e, agus Dia gach uile

chomhfhurtachd. Bheir mi rànn ro mhilis dhuit gu 'bhi smuaineachadh air. "Co ise a ta a teachd a nuas o'n fhàsach an taice ri fear a gràidh" (Dan. viii. 5). An e so do shuidheachadh-sa? Gu cinnteach is fàsach dhuit an saoghal ma fhuair thu sealladh ceart dhe—saoghal làn cionta agus aobhair-naire. Tha gach cridhe 'thaobh nadur na fhàsach—màrbh gun bhoinne do'n uisge bheò—agus mar sin tha an t-iomlan diubh, air an cuir cuideachd, a deanamh suas saoghail fàsail. Tha'n saoghal-sa gu léir, na luidhe anns an olc. Cha'n eil ach ro-bheagan a' gràdhachadh Chriosd, agus tha iad so a plosgartaich airson tuilleadh do'n uisge bheò. Ma theich thusa d'a rireadh a dh'ionnsuidh Iosa, tha thu a dol suas as an fhàsach-sa, agus tha do shlàinte ni's faisge no'n uair a chreid thu. "Tha a chuid mhòr do'n oidhich' air dol seachad, tha'n là 'fagus." An d'fhuair thu Iosa d'a rireadh? Bheil thu deònach, a bhi air do mheas truaillidh toilltinneach air ifrinn, mar a ta thu, agus gu'm biodh Mac gràdhach Dhé na sgiath agus na fhireantachd dhuit? O bi cinnteach gu'n d'fhuair thu so, agus coma leat ciod a their daoine—no a shaoileas iad dhiot. Cha'n i barail dhaoine idir a chuireas folach air cionta aig cathair breitheanais. O cha'n i; féumaidh tu a bhi ann an Iosa, aig a chosan, a chum do chionta a ghlanadh air falbh, agus do chomhdach le Fireanteachd Dhe. Na'm biodh tu na d' luidhe aig iochdair a chuain, an sud, cha'n fhaiceadh suil do dhuaichnuidheachd; mar sin air do chuan neo-chriochnach toilltinneas Chriosd, a bhi timchioll ort, tha thu mar gu'm b'eadh air do shlugadh suas ann an Criosd. Tha foluch air a chuir air do mhi-dhreach-sa le mhaise-sa, air doigh 's gur urrainn Dia na firinn a radh, "tha

thu uile aillidh a bhean mo ghaol, agus smal cha'n eil annad" (Dan. iv. 7). Cum cuimhne air so; agus air do chionta luidhe air do choguis, mar a thachras, luidh thusa sios fo'n fhireantachd-sa fireantachd an Tighearn' Iosa. No caill sealladh air so—gu'm féum Iosa seasamh fa chomhar an Athar an aite d'anama ciontach-sa. Cha'n e atharrachadh a thig oirne, a chuireas idir foluch oirn, oir feumaidh tu cùl a chuir riut féin, agus a bhi air d'fhaotainn gu h-iomlan anns a Bhrathair is sine. O foluich thu féin ann. Biodh suil an Athar arsan, agus cha'n ann ortsa. Is e so a tha Iosa ag iarraidh. Bhàsaich e gu bhi na fhasgaidh airson do leithid. Is e so a tha an t-Athair ag iarraidh, oir cha'n eil tlachd aige ann am bàs aoin air bith. Ma gheibh e thu na do pheacach ciontach, lomnochd, gu cinnteach bàsaichidh tu. Cha'n eil cabhair eile ann. Ach ma sheasas Iosa 'na d'aite agus ma dh'fholuicheas tu thu féin na lotan, mar an columan ann a sgoltadh na creige, bheir an t-Athair féin gràdh dhuit, agus mar sin "theid thu suas troimh 'n fhàsach," agus bheir gach uair a theid seachad ni's faisge air glòir thu. Na biodh bròn ort a bhi dealachadh ris an t-saoghal, ma tha thu ann an Criosd. Ni aon uair a thiom maille ris, suas airson d'amhghairibh gu léir, agus do bhròn. Seadh ni leith-uair d'a chomunn Dhé air nèimh, cruaidh-ghleachd ar beatha uile air thalamh a chuir as an t-sealladh. "An taice ri fear a gràidh." An e so suidheachadh d'anama-sa? A' bheil thu mothachadh thu bhi falamh—lag—gun chabhair, agus a bheil thu 'ga fhaicinn-sa cumhachdachd gu tearnadh "comasach air saoradh gus a chéum is faide." "Tha a chosan mar phuist marmoir." Is e glòir Chriosd gu bheil e fireanachadh pheacach aig nach eil fireantachd

air bith dhiubh féin, agus a naomhachadh anamanan aig nach eil náomhachd air bith annta féin. Leig do chuidthrom gu léir air. Is ionmhuinn leis e. Tha e na Shlanuighear éudmhor. Tha e 'g agar gu'n earbadh tu as na áonar, agus gu h-iomlan; agus cha'n eil ni a tha dh'fhéum ort, nach faigh thu gu léir ann. A' bheil thu dh'eusbhuidh fireanteachd? Tha so aige. Ni e thu mar leanabh a chuireadh do chich a mhathar (Salm cxxxi.). A' Bheil gràdh a dhi ort? Is esan tobair a ghràidh. Tha uile gheallanna Dhé annsan na'n seadh agus na'n amen. Is cinnteach mi no'm faigheadh tu sealladh dhe, gu'n leagadh tu do cheann air uchd, agus gu'm bàsaicheadh tu an sin. Gu'n ungadh an Spiorad do shùilean, chum tuilleadh seallaidh air fhaotainn; agus gu'n taisicheadh e do chridhe gu bhi 'ga d' thaice féin ris. Iadsan a thaiceas iad féin ris anns an fhàsach, suidhidh iad maille ris air a Righ-chathair (Taisb. iii. 25). Slàn leat anam ghràdhaichte! Gu'n robh an Tighearn 'ga d' bheathachadh le mìlseachd, mar a tha e 'beathachadh luibheanan na machrach leis an druchd.

'S mise do charaid dileas,

R. M. McC.

---

## LITIR VII.

### CUIRIDH SEALLADH DO D'THRUAILLIDHEACHD A DH'IONNSUIDH CHRIOSD THU.

Dundee, 1842.

A Charaid Ionmhuinn,

Tha mi a cuir na litreach-sa le cabhaig a d'ionnsuidh, ag ùrnuigh gu'm bi i air a cuid-eachadh le cumhachd a Spioraid air do chridhe! Is

maith a ni dhuit solus fhaotainn air mòr olcas agus mòr chealgaireachd do chridhe, ma chuireas so thu a dh'ionnsuidh Chriosd gu maitheanas a thoirt duit, agus gu do chuir fo cheannsail dha. Tha mi-churam agus socair fheòlmhor, nan aobhar eagail gu mòr ni's mo, na sealladh fhaotainn air ar luibhre.

Tha osnaidhean agus òran buaidh a chreidich, gle dhlu air a chéile mar a chi thu o bhriathran Phòil Romh. vii. 24, 25, "Och is duine truagh mi!" agus a ris "tha mi toirt buidheachais do Dhia"—air an labhairt aig an aon àm. Mhothaich Daibhidh an ni ceudna; faic Salm lxxiii. Ann an aon rànn tha e 'ga fhaicinn féin mar amadan, agus mar ainmhidh ann an sealladh an Dé naoimh, agus anns a cheart rànn an deigh sud, tha e a dlù-leantuinn ri Criosd, le briathraibh a tha nochdadh gairdeachais do-labhairt—rann 22, 24. Tha diomhaireachd ro mhilis ann a bhi 'g itheadh nan luibheanaibh searbha maille ris an Uan chaisge. Tha taitneas ann a bhi gar faicinn féin ro ghràineil, a chum agus gu'm faigh sinn gur e Ihòbha 'ar fìreantachd, an aon slighe a dh'ionnsuidh an Athar.

Mhothaich Daibhidh so air a leabaidh bàis. "Ged nach eil mo thigh mar sin ag Dia, gidheadh rinn e coimhcheangal siorruidh riumsa," &c. (2 Sam. xxiii. 5). Rinneadh iomadh peacadh gràineil na thigh. Agus a nis, air dha a bhi dol gu bàs tha e 'g aideachadh, nach robh e coimhlionta fa chomhar Dhé. Cha robh là no uair dhe bheatha. Mar an céudna, faodaidh tusa an ni-sa a ràdh mu'n tigh anns a bheil thusa a chomhnuidh, agus mu truaillidheachd do chridhe féin. "Ged nach eil mu thigh mar sin ag Dia"—ged nach eil mo chridhe, no mo bhéusan mar sin, gidheadh rinn e coimhcheangal

siorruidh riumsa, air a shuidheachadh anns gach nì agus a choimhidear.

Tha Dia a toirt beannachdan a chumhnaint-sa dhuitsa, air dhuit a bhi air do thoirt gu gréim a dheanamh air Criosd mar d'urras. An sin tha thu air do thoirt gu bhi ann an ceangal cumhnaint ris, agus is leatsa a bheannachdan—fhireantachd, maitheanas, gàirdeachas, gràs airson gràs, beatha, gràdh—an Spiorad mar Spiorad urnuigh—is leatsa iad uile agus is le Criosd thusa, agus is le Dia Criosd.

Bi 'g urnuigh a bhi cosmhuil ri Caleb, "aig an robh spiorad eile maille ris, agus a lean an Tighearn gu h-iomlan." Lean Criosd rè an là uile. Is e an iobairt-loisgte anns a bheil sìth agad. Is e a charraig e a leanas tù, agus anns a bheil agad a ghnàth lànachd neo-chriochnach. Thoir thu féin gu h-iomlan da. Cha'n eil tearuinteachd ann an neach air bith eile, ach amhain ann an Ihòbha Iosa.

Coimhead thu féin o pheacaidhean dhaoin eile. Bi faicilleach. No rach cho fad sa dh'fhaodas tu, ach gun tuiteam ann am peacadh follaiseach. Cuimhnich gur e ar sonas a bhi fo' ghràs, agus nach eil fadheoidh ach searbhadas anns gach peacadh, agus gu'n lughdaich gach aon diubh ann an tomhas eigin, do chuid do ghlòir shiorruidh.

Gu'n robh gràs maille ri oglach an Tighearna, fo' eisdeachd 'm bheil thu. Agus mar an céudna maille riusan uile, a ta gràdhachadh Chriosd ann an treibh-dhireas. Na sguir a dh'urnuigh airson do sgìre, agus airson sgireachdaibh eile, gu'n doirteadh Dia a mach a Spiorad orra, chum peacaich chaillt' iompachadh gu glòir-ainme mòr féin.

Bithidh mi a' cuimhneachadh ort air an dara-la-deug do Iune. Gu'n cuimhnicheadh Dia oirn uile.

'S mise do charaid' dileas,

R. M. McC.

---

## LITIR VIII.

### DO GHIULAN A BHA FO' CHURAM ANAMA.

*Ianuari* 27, 1842.

A Ghulain Ghradhaich,

Bha mi ro-thoilichte do litir fháotainn, agus tha mi nis air suidhidh sios gu focal a sgriobhadh a'd' ionnsuidh, ged a tha m'uine gle ghoirid. Tha mòr ghràdh agam dhuit, oir tha d'anam priseil; agus ma thig thu 'm feasd a dh'ionnsuidh Iosa gu bhi air do glanadh, agus air d'fhìreanachadh leis, bithidh d'oran molaidh ni's binne na oran aingil soluis. Bha mi an diugh air an t-sneachda, far nach robh céum coisiche; bha e geal geal—cho fior-ghlan, agus gu'n d'thug e gu m' chuimhne an earrainn-sa "ionnail mi agus bithidh mi ni's gile na sneachda." O's milis an urnuigh i; cuir suas i. Rach gu tric a dh'ionnsuidh Iosa a bhàsaich, a chum gu'n glanadh e sinn o ar peacaidh agus abair "ionnail mi." Bha Amelia Geddie air là àraidh na h-uidheam, agus gùn ùr geal oire, agus ribeanan dearga 'na boinneid, agus air do neach-eigin a radh rithe, "s cinnteach mi gu bheil thu nis a smuaineachadh gur glan, maiseach, a chaileag thu." Cha'n eil mi ars' ise, cha'n abair mi sin, gus am bi mi air m'uidheamachadh ann an culaidh gheal fìreantachd mo Shlanuighear. Tha gàirdeachas orm a ghiulain chaoimh, gu bheil thu creidsinn, gu bheil Dia 'ga d'smachdachadh,

a chum do thoirt ga ionnsuidh féin. Cha'n eil teagamh agam, nach ann mar so a tha. Tha gaol sgriobhte air a chridhe—air a lamh, agus air an t-slat-smachdachaidh. Ach o faic gu'n d'thig thu ga ionnsuidh. Na dean moille. Tha'n loch theine na' luidhe fo gach aon anam, a tha beò anns a pheacadh. Cha'n eil sìth, tha Dia ag radh, do'n aingidh. Na'n nochdadh Iosa a ghnùis duit —a thaobh a bh'air a lot, agus mar a ta aite do n' pheacach is ciontaiche ànn, bhitheadh tu air bàll air do tharruing ga ionnsuidh le cordaibh gaoil. Bha mi a searmonachadh ann am Baile Pheart air an t-Sabaid ma dheireadh, agus mar a bha mi 'fagail na h-eaglais, thainig caileag bheag mu thimchioll tri no ceithir bliadhna dh'aois far an robh mi. Bu mhiann leatha fios fhaotainn air slighe na slàinte. Thuirt a mathair gu'n robh i a gul rè na h-oidhiche mu staid a h-anama, agus nach gabhadh i sìtheachadh gus am faigheadh i Iosa. O bi 'g urnuigh gu'n duisg an Spiorad céudna thusa. Tha cuimhne agad Iain, gu'n do ghuil thusa uair-eigin roimhe so air son d'anama, agus gu'n d'iarr thu Iosa. An d'fhuair thu e? No an do sheall thu air d'ais, coltach ri bean Lot, a cinntinn na do charraig chruaidh, fhuar, mar bha thu roimhe? O duisg, agus gairm air ainm do Dhé. Faodaidh gu bheil d'uine goirid, aig Dia amhain a ta fios. Tha a bheatha is faide goirid gu leor. Agus cha bhi cothrom eile agad gu bhi air d'iompachadh. Is iad is sona, a's luaithe a th'air an toirt gu Iosa.

Sgriobh a rithist a' m' ionnsuidh. Aig an amsa féumaidh mi co-dhunadh. Cuimhnich orm do d'mhathair, agus do A air dhuit litir a chuir—ga h-ionnsuidh. Abair ri sgriobhadh a'm' ionnsuidh-sa. O gum b'ann a choin-

nicheas sibh fadheoidh aig a bhord a tha shuas, maille ri Iosa, agus gu'm b'ann a bhitheas mise mar an ceudna an sin—mar pheacach air a shaoradh tre ghràs.

'S mi do charaid dileas,

R. M. McC.

# SEARMOINEAN.

## SEARMOIN I.

### IOSA AN T-SLIGHE, AN FHIRINN AGUS A BHEATHA.

"Thubhairt Iosa ris, is mise an t-slighe an fhìrinn agus a bheatha; cha tig aon neach chum an Athar, ach tromham sa."—Eoin xiv. 6.

Bha e air a radh le diadhair o shean, gu bheil e tric a tachairt, gur ann an uair is mo 'tha sinne peacachadh, a tha Dia aig ullachadh dhuinn nan tròcairean is mò—ni a ta e dèanamh gu a ghràdh a mhòr-mholadh dhuinn.

Tha solus againn air so, anns an earrann a léugh sinn. Cha robh cridhe Iosa aig àm air bith, ni bu mhò air a lionadh le gràdh d'a dheisciobluibh, no'n uair a thubhairt e, "no biodh bhur cridhe fo thrioblaid" (Eoin xix. 1). Bha iad fo thrioblaid trid iomadh ni. Dh' innis E dhoibh, gu'n robh e gu'm fagail—gu'm brathadh aon diubh e—gu'n àicheadhadh aon eile' dhiubh e; agus gum faigheadh iad uile oilbheum ànn air an oidhche sin féin—agus feudaidh e bhi, gu'n robh iad do'n bheachd, gu'n robh e gu'm fagail 'n corruich. Ach ge b'e aobhar an trioblaid-sa bha cridhe Iosa làn gaoil doibh, seadh, agus a' cuir thairis leis, mar ànns na

briathran-sa, "na biodh bhur cridhe fo thrioblaid, tha sibh a' creidsinn ann an Dia, creidibh annam-sa mar an céudna" (Eoin xiv. 1). 'S cinnteach sinn, nach robh riamh roimhe, an leithid do dh'fhocail chaoimhneil air an labhairt anns an t-saoghal fhuar-sa. Agus O smùainich uime sin, cia cho dorcha dùr, 'sa ta cheisd sin, leis an do bhris Tomas air an teagasg nèamhaidh-sa, 'n uair a thubhairt è, "a Thighearn cha'n eil fhios againn c'ait a' bheil thu dol, agus cionnus a dh'fhaodas eòlas na slighe bhi againn" (Eoin xiv. 5). Agus gidheadh cia cho iriosal 's ta Iosa a' giùlan leis an aineolas-sa! Cia cho ghràdhach 's tha è foillseachadh dhoibh, céud thoiseachaidh theagasgan na slàinte—agus aig innseadh dhoibh an tuilleadh 's a dh'fheòraich Tomas deth—agus, nochdadh dha 'n tuilleadh is a b'urrainn da iarraidh, no smuaineachadh. Dh'fheòraich e a thaobh na slighe agus an ionaid—fhreagair Iosa "is mise an t-slighe agus an fhìrinn agus a bheatha; cha tig aon neach a chum an Athar ach tromham-sa." Air dhuinn uime sin, a bhi meas an roinn-sa mar fhoillseachadh soilleir air slàinte 'n t-soisgeil, rachamaid thairis air gach earrann di.

I. *Is e Criosd an t-slighe.* "Is mise an t-slighe—cha tig aon neach a chum an Athar, ach tromham-sa" (Eoin xiv. 6). Tha am Biobull gu h-iomlan a nochdadh nach eil a thaobh naduir, slighe againn dh'ionnsuidh an Athar. Tha sinne a thaobh nàduir, làn peacaidh, agus Dia a thaobh a nàduir-sa neo-chriochnach 'an naomhachd —sin ri ràdh, tha teicheadh iomlan aige 'o pheacadh. Mar an luibh sin a chrupas air a h-ais a thaobh a dearbh nàduir, 'n uair a bheanair ri leis an làmh, mar sin a thaobh a dhearbh naduir-sa, a ta fuath, agus teicheadh aige 'o pheacadh. Tha e gu siorruidh dealaichte uaith

agus “ni's gloine na rosgaibh na gur 'urrainn E amharc air peacadh.”

1. Bha so air a theagaisg gu soilleir do Abrahàm, agus na h-athraichibh. Am feadh a ghlùais Adhamh gu naomh, ghabh Dia comhnuidh maille ris, ghluais e ànn, agus bha comunn aige ris; ach air do Adhamh tuiteam “dh'fhògair e 'mach an duine, agus shuidhich e san taobh an ear do ghàradh Edein Cheruban, agus claidheamh lasarach, a bha tionndadh air gach làimh a ghleidheadh slighe craoibhe na beatha” (Gen. iii. 24). Bha'n claidheamh lasarach-sa, na shamhla soilleir air Dia mar an Dia ceart, a ta fuathachadh peacaidh. Dh'fhoillsicheadh e do Mhaois anns a phreas mar theine dian loisgeach; dh'fhoillsicheadh e anns a ghlòir a dhealraich eadar na Cheruban anns an teàmpull; ach an so, tha è air fhoillseachadh eadar na Cheruban mar chlaidheamh —a ciallachadh gur Dia ceart e a ta fuathachadh peacaidh. Agus tha mi guidhe oirbh, sibh a thoirt fainear, gun robh an claidheamh lasarach-sa “a gleidheadh slighe craoibh na beatha, air gach làimh.” Mur gleidheadh e ì air gach laimh—no'm fàgadh e fosgailte, urrad is céum coisiche, dh'fhaodadh Adhamh air a chéum sin, goid a steach, agus slighe fhaotainn dh'ionnsuidh craoibhe na beatha. Ach cha d'fhàg. Ge b'e air bith slighe a dh'fheuch e—ciod air bith cho folaichte—cho chumhang—cho chas, no cho duilich 's a bha i—ciod air bith cho tosdach 's a dh'fhaodadh e dhol air aghaidh; gidheadh choinnicheadh an claidheamh lasarach-sa e, mar gu'm biodh è ag radh “cionnus is urrainn duine bhi ceart ri Dia?” “Cha bhi feòil air bith air a fìreanachadh na fhianuis-san tre oibre an lagha” (Romh. iii. 20). Dh'fhaodadh Adhamh uime sin, suidhe sios

sgìth le saothair dhìomhain ag iarraidh dh'ionnsuidh beatha; oir a thaobh nàduir cha'n eil aig 'n duine slighe dh'ionnsuidh an Athar.

Ach a ta Criòsd aig radh, "is mise an t-slighe" mar a ta e air a ràdh san t-salm "féuchaidh tu dhomh slighe na beatha" (Sail. xvi. 11). Cha b'urrainn duine dheth féin slighe na beatha-sa fhaotainn a mach; ach tha Iosa ag radh, "féuchaidh tu dhomh slighe na beatha, tha lànachd aoibhneis a'd' làthair-sa, tha mòr shubhachas aig do dheas laimh gu siorruidh" (Salm xvi. 11). Ghabh Iosa truas do shliochd caillte Adhaimh, agus iad gu dìomhain a strì, gu slighe fhaotainn a mach chum pharas Dé; agus uime sin, dh'fhàg e uchd an Athar a chum gu fosgladh e slighe dhuinne dh'ionnsuidh uchd an Athar. Agus cionnus a rìnn e so? An ànn le'dhol as o'n chlaidheamh lasarach? Cha'n ànn, oir "thionndaidh e air gach làimh." An ann le bhi a cleachdadh ùghdarrais mar Dhia agus ag àithne dha tionndaidh air falbh? Cha'n ànn, oir le so chuireadh e eas-urram air iagh Athar, an ait a bhi 'ga ardachadh. Uime sin rinneadh e na dhuine—seadh rinneadh e na iobairt pheacaidh. Mheas Dia peacanna a shluaigh dhà. Chaidh e air ar son an coinneamh a chlaidheamh; chàidh a throimh-lot leis a réir briathran an fhàidh—mar a ta e sgriobhte, "dùisg o chlaidheamh an aghaidh mo bhuachaill, agus an aghaidh an duine a ta na dhlù-chompanach dhomsa, tha Tighearna nan slùagh ag radh (Sech. xiii. 7). Agus a nis air do'n lànn lasrach a bhi air a tumadh am fuil an Fhir-shaoraidh, faodaidh am peacach is ciontaiche—ge 'bith ciod a ta thù, na co thù—dol a steach troimh fhuil, gu phàras Dé, agus itheadh do chraobh na beatha, agus a bhi bèo gu bràth. Thig

air bàll, na bi mi-chreideach, oir a ta e ag ràdh, "is mise an t-slighe."

2. A rìs bha an fhìrinn-sa, "nach eil slighe aig an duine gu nàdurra dh'ionnsuidh an Athar," air a teagasg gu ro shoilleir do Mhaois agus do Israel.

An uair a dh'ìrioslaich Dia e féin gu còmhnuidh a ghabhail am measg chloinn Israeil, chòmhnaich e gu sonruichte anns an ionad bu ro naoimhe—an seomar a b'fhaide stigh ànns an Teampull. An sin, bha comh-arradh faicsinneach a làthaireachd, a comhnachadh eadar na Cheruban—"an solus dealrach làn do ghlòir," mu'm beil iomradh againn an aon earrann—an nèul a lion an Teampull mu'm beil iomradh againn an earrann eile. Bha an seomar-sa, no an t-ionad bu ro naoimhe—an t-ionad dìomhair mar ghoirear deth anns na Sailm—air a dhealachadh 'o 'n ionad naomh leis an roinn-bhrat, agus troimh 'n roinn-bhrat-sa, cha robh e ceadaichte do dhuine air bith ach do'n Ard-shagart a dhol—neach a chàidh a steach aon uair anns abhliadhna, "cha'n ànn as éugmhais fola." Uime sin cha b'urrainn do shàmhla air bith, a nochdadh air doigh bu shoilleire, nach robh an t-slighe do'n ionad naomh fathast air a foillseachadh—sin ri ràdh nach eil dheth féin slighe air bith aig duine peacach, trid an tig e am fianuis Dé.

Ach a ta Iosa ag ràdh "is mise an t-slighe." Bha doilgheas air Iosa gu'n robh sìnn air 'ar dùnadh a mach 'o 'n ionad bu ro naoimhe; oir bha fhios aige o fhair-eachduinn féin, gur ann an sin a ta lanachd do sholas. Ach cionnus a dh'fhosgail e 'n t-slighe? An do chuir e 'n roinn-bhrat gu taobh, a chum gu'n goideamaid a steach gu sàmhach furasda, dh'ionnsuidh an Athar? Cha do chuir, ach thug se e féin mar iobairt chum

ceartas Dé a dhioladh, agus sinne dheanamh réidh ri Dia. "Agus 'n uair a dh'éigh Iosa a rìs le glaodh mòr, thug e suas an spiorad, agus féuch réubadh brat-roinn an teampuill 'na dha chuid 'o mhullach gu iochdar" (Matt. xxvii. 50, 51). "Tha e criochnaichte ;" tha 'm peanas a bhagair an lagh air a ghiùlan ; tha 'n t-slighe air a fosgladh ; tha am brat roinn air a réubadh 'o mhullach gu ìochdar ! Cha'n eil mìr deth air fhàgail, gu bacadh a chuir oirn. Feudaidh am peacach is ciontaiche—is graineile teachd. Tha barandas aig' a nis a dhol a steach trid an roinn-bhrat, chùm còmhnuidh a ghabhail ànn an ionad dìomhair a phailluin—chùm a mhaise fhaicinn, agus fiosrachadh na theampull.

Agus a nis a chairdean, an i so bhur doigh-sa chùm teachd a dh'ionnsuidh an Athar? Tha Criosd ag ràdh "is mise an t-slighe, cha tig aon neach a chum an Athar ach tromham-sa" (Eoin xiv. 6). Uime sin, ma dh'fhanas tu an déigh so, air do shlighe féin, ciod air bith i ma's iad deoir i, mo aithreachas, no rùntean ath-leasachaidh —no duil nach bi Dia cruaidh ort—tha sinne a toirt rabhaidh dhuit, gu'n coinnich an claidheamh lasarach thu, a tionndaidh air gach làimh agus gu'm fagar thu na do chobhartaich, do'n teine nach h-urrainn a bhi air a mhùchadh.

O ma tha aon anam 'an so nach urrainn sìth fhaotainn an slighe na féin-fhìreantachd—ma tha aon dhibh a ta mothachadh gu' bheil e caillte ann féin, féuch a ta Criosd ág ràdh riut, "is mise an t-slighe," ceart mar a ta e ag radh an ionad eile "is mise an dorus" (Eoin x. 9). Tha i na slighe shaor, fhosgailte, choimhlionta, agus na slighe a ta airson pheacach. Carson uime sin, a dh' fheitheas tu ni's faide? Bha uaireigin balla meadh-

onach an eadar-dhealachaidh eadar thù agus Dia; ach thilg Criosd sios e. Bha Dia feargach, ach a nis a ta fhearg air a pilleadh air falbh uathasan a ta air an t-slighe-sa. Ann an Criosd tha e a ghnàth ro thoilichte.

II. *Is e Criosd an Fhìrinn.* Tha 'm Biobull gu léir maille ri ar faireachduinn féin, a nochdadh, gu 'bheil sinn a thaobh naduir aineolach air an fhirinn. Gun teagamh, tha iomadh ni a tha fior, air a bheil aithne aig an duine neo-iompaichte. Is aithne dha aireamh chuspairean a chunntadh. Is aithne dha iomadh fìrinn choitchionn, ach gidheadh an déigh so uile, cha'n urrainn e bhi air a radh gur aithne dha "AN FHIRINN," oir is e Chriosd an FHIRINN. Féudaidh e a bhi air a ràdh gur e Criosd clach-ghlasaidh bogha na fìrinn. Thoir a chlach-ghlasaidh as a bhogha, agus tuitidh an t-iomlan sìos; agus ge do tha na clachan an sin a bha roimhe ànns a bhogha tha iad a nis troimhe—cheile—gun riann gun chumadh. Mar sin, thoir Criosd air falbh, agus tuitidh bogha na fìrinn sios. Féudaidh gu bheil na h-aon fhirinnean 'n sin, ach as éugmhais-sa tha iad gun rian agus gun bhrìgh. Féudaidh e mar an ceudna bhi air a radh, gur e Criosd grian na fìrinn. Thoir a ghrian as an iarmailt agus théid na saoghail a ta tiomchioll oirre troimhe-cheile. Mar sin thoir Criosd as agus bithidh am Biobull cho dorch' sa bhiodh an saoghal-sa na'n toireadh tu a ghrian as na spéuran far cionn. Uime sin "tha slighe nan aingidh mar dhòrchadas; cha'n aithne dhoibh ciod air a' bheil iad a' tuisleachadh" (Gnath. iv. 19). Ach air do Criosd a bhi air fhoillseachadh do'n anam neo-iompaichte—air do Spiorad Dé a bhi ga fhoillseachadh dha, an sin,—'san anam-sin, tha a nis air a foillseach-

adh, cha'n e amhain firinn, ach AN FHIRINN. Mar so tha a chlach ghlasaidh air a cuir am bogha na firinn, agus a ghrian air a toirt air a h-ais gu a h-ait ànn na h-iarmailt. Mar sin ànn an inntinn an duine-ud, tha firinn an Tighearna, a cinntinn araon rianail agus buannachdail.

A nis a ta aithne aig air an fhìrinn mu thimchioll féin. An d'fhàg—ars esan—Mac Dhé uchd an Athar chum a chorruich a ghìulan ann ar n-àit-ne? Uime sin tha mise fo chorruich. An do ghabh an Tighearn Iosa cruth seirbhisich air, chum gu'n toireadh e umhlachd do thoil Dé an aite nam peacach? Uime sin, tha mise as eugmhais fireanteachd air bith—agus buinidh mi do chloinn na h-easumhlachd.

A rìs, air da aithne 'bhi aig air Chriosd, tha aithne aig mar an ceudna air Dia féin. An d'thug Dia thairis gu saor a Mhac eadhon a chum bàis air ar son? Uime sin ma chreideas mise ann an Iosa, cha'n eil diteadh air bith dhomh; is e Dia m'Athair agus is gràdh Dia. A chàirdean am faca sibh Criosd—an Fhirinn? An robh e air fhoillseachadh dhuibh, cha'n ann le fuil agus feoil, ach le Spiorad ar Dé? Ma bha, tha fhios agad cho fior 's a ta è, gur annsan, a ta uile ionmhasan a ghliocais agus an eòlais folaichte (Col. ii. 3)—gur èsan "alpha agus omega" (Taisb. i. 8), toiseach agus déireadh gach gnè eolais shlainteil. Ach mur fhaca tu Criosd, cha'n aithne dhuit ni air bith fathast mar bu choir dhuit. Tha t-eolas gu léir mar bhogha drochaid, gun chlach-ghlasaidh—mar an iarmailt gun ghrian innte. Ciod am maith a ni e dhuit ann an ifrinn, gur aithne dhuit gach eolas saoghalta—gach seorsa eachdraidh—agus gach ìnnleachd riaghlaidh a chaidh dhéilbh ann ar là?

Nach eil fhios agad gu'm bi eadhon d'eolas na mheadhon craidh dhuit an ifrinn? O cia mar bu mhiann leat an sud, gun do leugh thu ni bu lugha don phaiper-naigh-eachd, agus tuilleadh do'n Bhiobull—agus maille ris gach ni eile a thugadh dhuit gun d'fhuair thu tuigse spioradail—aithne air an t-Slanuighear bheannaichte —ni is e eolas na beatha maireannaich.

III. *Is e Criosd a bheatha.* Tha am Biobull gu h-iomlan a toirt fianuis gu' bheil sinn a thaobh naduir "marbh an eucairtibh, agus am peacaibh" (Eph. ii. 1). Gu 'bheil sinn cho bheag comais air gluasad gu naomh, agus a tha duine màrbh gu éiridh agus gluasad.

Ach ge d'a ta am Biobull agus ar mothachadh, a nochdadh gu 'bheil sinn a thaobh naduir, màrbh an eucairtibh agus am peacaibh, gidheadh cha bhàs e anns a' bheil sinn gu h-iomlan neo-ghniomhach; oir a ta e sgriobhte, gu 'bheil na mairbh-sa "a' gluasad a réir gnàth an t-saoghail-sa, a réir uachdarain cumhachd an athair" (Eph. ii. 2).

Tha'n fhirinn-sa air a foillseachadh gu soilleir ànns an taisbean a fhuair am fàidh Eseciel, 'n uair a thugadh a mach e ann an Spiorad an Tighearna, "agus a chuir e sios e ann am meadhon a ghlinne a bha làn do chnàmh-an." "Agus thug e orm gabhail seachad orra mu'n cuairt air gach taobh, agus feuch bha iad ro lionmhor anns a mhachair sgaoilte; agus feuch bha iad ro thioram" (Esec. xxxvii. 1, 2). Is e so a cheart sealladh a tha gach leanabh le Dia a faotainn do'n t-saoghal. Tha na cnàmhan tioram, ro-lionmhor, agus ro-thioram; agus mar sin feoraichidh e a cheart cheisd a chuireadh le Dia ri Eseciel, "am faod na cnàmhan so teachd beo?" (Esec. xxxvii. 1, 2). Seadh mo chairdean, agus nach

fhaod sibh féin an ni ceudna fhaicinn agus fhòghlum. Tha e fior nach eil fhios aig na màirbh, gu' bheil iad màrbh, ach gidheadh ma bheanas an Tighearn ri bhur cridheachaibh, gheibh sibh a mach e. Thasinne a deanamh faisneachd do chnàmhan tioram ; oir tha'n Tighearn ga aithne ; agus 'm feadh a ta sinne a deanamh mar so, tha an anail a tighinn do'n ionnsuidh.

(*a*) Amhairc air d'ais, air an t-slighe air an d'imich thù. Féuch cionnus a ghluais thu a réir gnàth' an t-saoghail-sa. Tha thu cosmhuil ri neach a sior dhol leis an t-sruth—gun choslas air bith ris an duine a ta sior shnamh na aghaidh.

(*b*) A ris amhairc a steach a dh'ionnsuidh do chridhe, agus faic cionnus a ta e air tionndaidh an aghaidh uile aitheantaibh an Tighearna. Tha 'n t-sabaid na h-eall-ach dhuit, 'n aite i bhi na tlachd dhuit. Ma dh'fheuch thu riamh ri aitheantaibh De a ghleidheadh—ma dh'-fheuch thu riamh ri do shuil a ghleidheadh 'o thograidh-ean neo-cheadaichte, do theangaidh 'o bhriathraibh frionasach, 'o ghobaireachd—'o shearbhadas—no do chridhe 'o mhi ruin,—'o fharmad,—o' shànnt,—ma dh'fheuch thu ri so,—agus tha mi creidsinn gu'n d'fheuch a chuid is mo eadhon do 'mhuinntir neo-iompaichte ris—nach do mhothaich thu cho eucomasach 's a ta thu ! Bha t-oidhirpean mar oidhirpean neach a ta feuchainn ris na mairbh a dhùsgadh. O cia cho soilleir 'sa ta e gu' bheil thu marbh—neo-iompaichte. Na gabh iongantas mata, gu' bheil sinn ag ràdh, is eigin dhuibh a bhi air bhur breith a rìs. Feumaidh tu 'bhi air d'aonadh ri Criosd, oir is e Criosd a bheatha. Abair gu'm bu chomasach do bhàll màrbh—cois na lamh—a bhi a rìs air a h-aonadh ris a bheo-choluinn agus gu'n

siubhladh an fhuil as ùr tre 'cuislibh—agus a thuilleadh air so abair gu'n rachadh cnàimh ri chnàimh—féith ri féith craicionn ri chraicionn; nach bi a nis a chois na 'n lamh-sa, cia air bith cho màrbh 's a bha i roimhe-sud, na lamh bheo, no na cois bheo. Roimhe-sud bha i fuar rag, màrbh, làn truaillidheachd, ach a nis tha i blàth subailte, làn beatha agus gluasaid. Tha i na cois bheo do bhrigh i bhi air a h-aonadh ri coluinn bheo. Abair, gu'm bu chomasach do ghéig sheargte, a bhi air a suidheachadh a rìs anns a bheo fhionan agus, gu'n d'fhuair i a rìs comhpairt do bhrigh is do bheatha 'n fhionain; nach biodh a ghéug-sa, cia air bith cho màrbh is a bha i roimhe sud, a nis na géug bheo? Bha i roimhe tioram seargte gun a bhi giùlan toraidh; ach a nis, làn brigh, beatha, agus neart. Is géug bheo i oir a ta i anns an fhionan bheo. Ceart mar so, is e Criosd beatha gach anam a ta dlù-leantuinn ris. "An ti a tha ceangailte ris an Tighearn is aon Spiorad ris e" (Cor. vi. 17). "Bheil d'anam mar bhàll màrbh,—fuar, rag, gun ghluasad, agus làn truaillidheachd? Dlù-lean thusa ri Criosd—dlù-lean ris tre Chreideamh, agus gheibh thu a Spiorad, agus mar sin bithidh tu blàth, neartmhor, éudmhor ann an seirbhis an Tighearna.

'Bheil d'anam mar ghéug sheachdte thioram, gun toradh gun duilleach? Dlù-lean thusa ri Criosd; dean greim air, agus gheibh thu a Spiorad. Gheibh thu mar so, gur e Criosd a bheatha; 's bithidh do bheatha mar so "foluichte maille ri Criosd an Dia." Their thu tha mi beò, "ach cha mhise ach Criosd a ta beò annam, agus a bheatha a ta mi nis a caitheamh san fheòil, tha mi 'ga caitheamh tre chreideamh Mhic Dhé, a ghràdhaich mi, agus a thug e féin air mo shon" (Gal. ii. 20).

Cuimhnichibh uime sin, sibhse a ta neo-iompaichte gur i an aon doigh gu bhi air bhur deanamh naomh, sibh a thighinn a dh'ionnsuidh Chriosd. Agus cuimhnichibh-sa mo chairdean a ta creidsinn ànn, mu 's e 's gu bheil sibh a dol air ais ann an naomhachd gur e 's aobhar d'a so, nach eil gréim cho daingheann agaibh do Chriosd. "Fanaibh annam-sa agus mis annaibh-sa, mar sin bithith mor thoradh air a ghiùlan leibh," oir as m'éugmhais-sa cha'n urrainn sibh aon ni a dheanamh (Eoin xvi. 5).

---

## SEARMOIN II.

### CRIOSD ARD-SHAGART AGUS ABSTOL AR N-AIDMHEIL.

"Thugaibh fainear Iosa Criosd abstol agus àrd-Shagart ar n-aidmheil."—Eabh. iii. 1.

'N uair a ta fear-turais a dol gu luath tre dhùthaich, cha'n eil ùin' aig an t-suil, beachdachadh air a caochlaidh cuspairibh; agus uime sin, air dha tighinn gu ceànn a thurais, cha'n eil aig air a chuimhne ach beachdan troimhe-cheile do'n dùthaich trid an do ghluais e.

Tha so a nochdadh cionnas a ta bàs, breitheanas, agus siorruidheachd a' deanamh cho beag druighidh air inntinnean na h-aireamh is lionmhora. Cha stad a chuid is mo—cha smuainich iad. Tha iad a dol tre 'n t-saoghal agus ga faotainn féin anns an t-sìorruidheachd, mu'n do chuir iad riamh a cheisd riu féin, "ciod is coir dhomh a dheanamh chum gu tearnar mi?" (Gniomh. xvi. 30). Tha 'tuilleadh anamanan air an call o chion smuanachaidh, agus a tha air doigh sam bith eile. Cha'n eil daoine air an dùsgadh agus fo churam airson an

anamaibh, do bhrigh nach eil an diabhol a' ceadachadh dhoibh a chuis a thoirt fainear. Uime sin tha Dia ag ràdh, stad a pheacaich bhochd; stad agus smuainich, agus thoir fainear do shlighe. "O gu'm biodh iad glic gu'n tuigeadh iad so gu'n tugadh iad fainear an crioch dheireannach" (Deut. xxxii. 29). Agus a rìs "is aithne do'n damh a shealbhadair agus do'n asail prasach a maighstir, ach cha 'n aithne do Israel; cha 'n eil mo shluagh-sa a' toirt fainear" (Isa. i. 3).

Air a mhodh cheudna, tha 'n diabhol ag oidhirpeachadh eadhon Sluagh Dhe a thoirt gu bhi cuir an teagamh 'm beil no nach eil a leithid idir ann. Cuiridh e cabhag orra do thigh-na-ceannachd, agus do'n mhargadh. Na caillibh ùine ars' esan, ach deanaibh bhur 'n uile dhìchioll gu airgeod a dheanamh. Ach is è a ta Dia ag radh, stad a pheacaich bhochd, stad us thoir fainear; "fòghlumaibh cionnus a ta na lilighean a fas 'sa mhachair cha saothraich iad, agus cha snìomh iad" (Matt. vi. 28). Mar so bheir an diabhol ionnsuidh air sluagh Dhé, chùm an deanamh mi-naomh ann an 'caitheamh-beatha, agus mi-shuaimhneach na 'n-inntinnean. Mealaidh e iad o bhi 'g amharc air Iosa, agus cuiridh e cabhag orra gu amharc air mìle ni eile mar a thug e Peadar air an fhàirge, gu bhi 'g amharc air na tonnaibh a bha ma thimchioll. Ach a ta Dia ag radh, thoiribh fainear abstol agus àrd-shagart 'ar n-aidmheil. "Amhaircibh rium-sa, agus bithidh air bhur tearnadh." "Ruithibh ar réis ag àmharc ri Iosa:" "Thugaibh fainear Iosa an t-aon an diugh an dé agus gu siorruidh."

I. *Buinidh do chreidich a bhi beò gach là a toirt fainear mòrachd agus glòir Chriosd.*

1. Bha àm, anns nach robh talamh, na grian, na

geallach, na réultan ànn, àm anns 'm feudadh tu siubhal troimh 'n fhalaimheachd mhor, gun aon àit fhaotainn air an socraicheadh tù bónn do choise—àm anns nach faigheadh tu creutairean an àit air bith, ach Dia anns na h-uile ait; àm anns nach robh eadhon aingle gu bhi séinn molaidh le 'n cruitibh òir ach Dia amhain, na h-uile ànns na h-uile.

Ceisd.—Cait an robh Iosa ag an àm ud? Freag:—Bha e maille ri Dia. "Anns an toiseach bha am Focal, agus bha am Focal maille ri Dia, agus b'è am Focal Dia" (Eoin i. 1). Bha e fagus do Athair agus a' sealbhachadh sonais foirfe maille ris. "Bha mise aig an Tighearn ànn toiseach a shlighe roimh 'oibribh o shean. An sin, bha mise aige mar neach a dh'altrumadh maille ris; agus bu mhi a thlachd gach là a' deanamh gairdeachais 'na fhianuis an comhnuidh" (Gnath. viii. 22—30). Bha e an uchd an Athar. "An t-aon ghin Mic a ta ann an uchd an Athair" (Eoin i. 18). Bha e an sin na uile ghlòir. "Athair glòraich thusa mise maille riut féin, leis a ghlòir a bha agam maille riut, mu'n robh an sáoghal ànn" (Eoin xvii. 5).

Ceisd—Ciod a bha E aig an am sin? Freag: B'e Dia è "Bha am Focal maille ri Dia, agus b'è am focal Dia" (Eoin i. 1). B'e comh-ionann an Athar e. "Cha do mheas e 'na reubainn e féin bhi comh-ionann ri 'Dia" (Philip. ii. 6). Bha e saibhir,—"'na dhealradh a ghlòire-san agus na fhior iomhaigh a phearsa" (Eabh. i. 3).

A chairdean na'm b'urrainn mise sibhse a ghiulan air bhur n-ais, a dh'ionnsuidh an àma, anns an robh Dia na áonar anns a bhibhuantachd a chaidh seachad—na 'm b'urrainn mi a ghlòir a bha aig Iosa, aig an àm ud, a nochdadh dhuibh,—cionnus a bha e 'an uchd an Athar—

"a thlachd gach la"—agus an sin a radh ribh, "Sin an Ti glormhor a tha gu seasamh an aite pheacach chaillte —a tha gu sin fhulang—a thoill iadsan fhulang—agus umhlachd a thoirt nan àit,—thoiribh fainear Iosa,—amhaircibh gu durachdach air, agus thugaibh breith chothromach mu na chùis gu léir—mu 'inbhe—mu 'dhaimh do'n Athair—thugaibh fainear mar an céudna a chumhachd, a ghlòir, a chomh-ionannachd ris an Athar anns na h-uile ni, agus an sin abraibh an earbadh sibh ar cuis ris? —am beil sibh do n' bheachd gur Slanuighear uil' fhoghainteach e? O mhuinntir nach abradh gach anam is leòr E—cha'n iarr mi Slanuighear ach E.

2. A ris bha àm ann, anns an d'thainig an saoghal-sa air tùs a dh' ionnsuidh bith—anns an do 'thoisich a ghrian air tùs air dealrachadh—an talamh agus an cuan air iad féin uidheamachadh. Bha àm ann, anns d'thugadh bith air tùs do mhilte do dh'aingle sona—ànns an do sgaoileadh leo air tùs an sgiathan chum a thoil a choimhlionadh—"'nuair a sheinn réulta na maidne cuideachd, agus a rinn uile mhic Dhé gairdeachas" (Iob xxxviii. 7).

Ceisd.—Ciod a bha Iosa a' deanamh ag an àm sin? Freag: "as eugmhais cha d'rinneadh aon ni a rinneadh" (Eoin i. 3). "Is ann leis-san a chruthaicheadh na h-uile nithe a ta air nèamh, agus a ta air thalamh, faicsinneach, agus neo-fhaicsinneach, ma 's ard chaithrichean iad, na tighearnais na uachdaranachda na cumhachda; is ann leis-san agus air a shon-san a chruthaicheadh na h-uile nithe" (Col. i. 16). O a bhraithre, na 'm bu chomasach dhomh-sa bhur giulan air bhur n-ais 'dh'ionnsuidh 'n là iongantaich ud, agus Iosa a nochdadh dhuibh a tabhairt bith do aingle, "a' crochadh na talmhainn air neo-ni" (Iob xxvi. 7),—agus ar tabhairt gu a ghuth a chluinntin

ag radh, " biodh solus ann,"—agus na 'm b'urrainn mi an sin a' ràdh ribh, " sin agaibh esan a tha gu peacaich a thearnadh; thugaibh fainèar e, agus abraidh 'm beil e ann bhur beachd-sa, na Shlanuighear uil'-fhoghainteach chum so a dheanamh; thugaibh fainear e gu durachdach. Nach e a theireadh tu 's deagh sgeul e gu cinnteach do pheacaich, ma 's e so an Tì cumhachdach a tha gu ar cùis a ghabhail air; agus cha 'n urrainn mi mo shlàinte 'chuir an teagamh ni 's mo na gu 'm bheil an talamh-sa daingean fo 'm bhónn.

3. Ach tha fad 'o na chriochnaicheadh obair a chruthachaidh. Thainig Iosa dh' ionnsuidh 'n t-saoghail-sa. Ach cha 'n eil e nis an so, tha e air éiridh; tha tuilleadh 's mile agus ochd ceud bliadhna 'o na chaidh e suas.

Ceisd.—Cait am beil Criosd a nis? Freag: " air deas laimh na morachd anns na h-ardaibh " (Eabh. i. 3). Tha è na shuidhe air a righ-chathair maille ri Dia ann an glòir agus tha a righ-chathair 'o linn gu linn. Tha slat rioghail air a cuir na lamh—agus is slat fireantachd i. Tha oladh na h-aoibhneis air a dortadh air. Tha na h-uile cumhachd air nèamh, agus air talamh air a thoirt dha.

O bhraithrean, na 'm b'urrainn dhuibh-sa agus dhomhsa dol an diugh do na nèamhaibh, agus sin fhaicinn a tha dol air aghaidh 'san teampull shuas—na 'm b'urrainn dhuit sin fhaicinn, a tha air fhaicinn a nis le aon do shluagh an Tighearna a bhasaich an raoir—na 'm b'urrainn dhuit an t-Uan fhaicinn le blàth nan coig lotan ud a rinneadh air, mar a ta e 'nis 'm meadhon na righchaithreach, air a chuairteachadh le mhuinntir shaorte, gach aon duibh le chruit, agus le shoitheach oir, lan do nithe cubhraidh. Na 'm b'urrainn dhuit na h-aingle

fhaicinn a ta cuartachadh a righ-chaithreach—" be an aireamh, deich mile uair deich mile, agus mìlte do mhiltibh " (Taisb. v. 11), ag ràdh le guth àrd, is airidh an t-ùan a chaidh mharbhadh air cumhachd, agus saoibhreas, agus gliocas, agus neart, agus urram, agus glòir, agus moladh fhaotainn " (v. 12). Agus na 'n innseadh aon do na h-aingle dhuit " is e so Esan a ghabh air cuis nam peacach chaillte—ghabh è air umhlachd a thoirt do'n lagh, agus dioladh a thoirt do cheartas as an leith. So an dara Adhamh ; an duine 'sheas na 'n àit, agus féuch ! a nis e air righ-chathair nèamh. Thoiribh fainear è amhaircibh gu dùrachdach air ; air a lotaibh, air a ghlòir, agus an sin abraibh rium an è ar beachd gur fiu è earbsa as ?—an e ar beachd gur leoir umhlachd agus fhulangas. Seadh ! Seadh ! tha gach anam ag radh, a Thighearn is leoir iad ! Agus uime sin, ceadaich dhomh a bhi ag amharc air an t-Slanuighear bheannaichte-sa, uil'-airidh, uile-chumhachdach, gus mar so an ol m'anam a stigh làn dearbhachd, gu 'bheil an obair a choimhlion e an aite na 'm peacach da rireadh na h-obair chriochnaichte. Seadh ge d' bhiodh peacaidhean an t-saoghail uile na'n laidhe air mo cheann ciontach-sa tha obair-sa cho coimhlionta, agus nach eil teagamh agam gu bheil mi 'n tearuinteachd air dhomh a bhi ag earbsa ann.

Tagraidh mi nis ri na creidich. Tha cuid dhibh do rireadh air bhur toirt le Dia gu bhi creidsinn an Iosa. Gidheadh tha sibh as eugmhais sìth bhunaiteach ann bhur n-inntinnean, agus air ro bheag do dh'fhàs na náomhachd. Cionnus a ta so ? Do bhrigh gu' bheil bhur sùil air gach cuspair, ach air Criosd. Tha sibh ag amharc ri leabhraichean, ri daoine, na ris an t-saoghal

gun a bhi a toirt 'ur uine no 'ur cridhe mar a thigeadh chum a bhi 'g amharc ri Iosa.

Cha 'n iongantach ge d' nach eil agaibh ach ro bheag sìth agus gairdeachais. Cha 'n iongantach ge d' tha bhur caitheamh-beatha mi-fhreagrach mi-naomha. Atharraich uime sin do dhòigh. Thoir fainear mòrachd agus glòir Chriosd—a sheas an aite nam peacach, agus mar sin cha bhi e comasach dhuit ni 's faide a bhi gluasad ann an dorchadas. O cia cho mi-fhiuthail neo-chubhaidh, is a ta na smuaintean a ta agad mu ghlòir Emanueil! Tog suas do shuilean o thusa a ta air do thilgeadh sios, agus amhairc air Iosa. Is maith an ni a bhi a toirt fainear do shlighean féin, ach is ro fhearr an ni, a bhi a toirt fainear Chriosd.

*A nis bheirinn cuireadh a dh'anam a ta fo' churam.*—Anam a ta fo churam! an do thuig thu fathast uile ghlòir Chriosd? An do thuig thu fathast gu'n do ghabh e air cùis nam peacach chàillte? A bheil thù cuir an teagamh e 'bhi na Shlanuighear uil-fhoghainteach? O cia cho neo-airidh is a thà do bheachdan mu Chriosd mu'r urrainn thu fathast d'anam earbsa ris.

Ceisd. *Tha thu 'g radh*—cha 'n eil teagamh agam gu'n d'rinn 's gu'n d'fhuiling Criosd gu leoir, ach tha eagal orm gur ann airson muinntir eile, agus nach ann air mo shonsa. Freag:—cha'n eile air a ràdh an earrann air bith do 'n Bhìobull, gun do bhàsaich Criosd airson a pheacaich-sa, na airson a pheacaich-ud. Ma dh'fhanas tu gun tighinn gus am faigh thu d'ainm sa Bhìobull, fanaibh tu gu bràth. Ach tha e air a radh gu'n "do bhlais è bàs airson gach uile dhuine" (Eabh. ii. 2), agus a rìs, gur e "an iobairt réitich e airson peacanna an t-saoghail uile" (1 Eoin ii. 2), cha 'n è gu 'm bi na h-uile dhaoine air an

saoradh leis, O, cha d'thig a chuid is mo d'a ionnsuidh, agus uime sin bithith iad caillte; ach tha na briathran a feuchainn gu 'm feud neach air bith teachd, eadhon ceann-feadhna nam peacach, agus Criosd a ghabhail mar a Shlànuighear. Thig thusa uime sin O anam a ta fo' chùram, agus abair trid a bhi gabhail ris, is tu m'fhasgadh agus mo dhaingneach agus annsan gheibh thu fois o t-uil' imcheist.

II. *Thoir fainear Criosd mar Abstol no mar Theachdaire Dhe.*

Tha 'm focal Abstol a' ciallachadh teachdaire—aon a ta air a chuir air leith airson teachdaireachd araidh a ghiulan. Uime sin is Abstol Criosd oir shonruich Dia e, chum gu'n d'tigeadh e le teachdaireachd a dh'ionnsuidh an t-saoghail.

Is e an t-ainm is tric a ta air a thabhairt dha anns an t-seann-Tiomnadh, Aingil an Tighearna, no Teachdaire 'chùmhnaint. Theirear ris mar an céudna "aon Taghte an Tighearna—air a thaghadh leis, a chum obair na slàinte a choimhlionadh. Theirear ris Seirbheiseach Dhé. Goirear mar an céudna dhe am Mesiah, no an Criosd, no an t-Aon ungte, do bhrigh gu'n d'ung Dia e agus gu'n do chuir se e gu obair na slàinte a chiomhlionadh. Anns an Tiomnadh-nuadh, tha e rìs agus a ris, a labhairt mu thimchioll féin, mar air a chuir leis an Tighearn. "Mar a chuir thusa mise chum an t-saoghail mar sin chuir mise iadsan a chum an t-saoghail" (Eoin xvii. 18). "Agus thuig iad gu firinneach gur ann uatsa thainig mi" (Eoin xvii. 8). Tha so uile mata a nochdadh gu soilleir nach e am Mac amhain a ta ag iarraidh gu'm biodh peacaich air an tearnadh, ach an t-Athair mar an ceudna. "Chuir an t-Athair am Mac uaith, mar Shlanuighear an domhain" (1 Eoin iv. 14).

Ceisd. Tha e fior gu 'bheil Criosd na Shlànuighear mòr, agus glòrmhor, agus comasach air na h-uile ni a dheanamh gu peacaich bhochd a thearnadh; ach an aontaich Dia an t-Athair a chorruich a dhortadh a mach air a Mhac, no a ghabhail mar urras ann ar n-ait-ne? Freag: Thoir fainear is e Criosd Abstol De. Agus mar sin is i so obair an Athar, cho cinnteach agus is i obair Chriosd i. Fhuair i urrad a dh'ait an cridhe an Athair, agus a fhuair i riamh an cridhe Chriosd. Ghradhaich Dia an Saoghal cho mòr, agus cho fior agus a ghradhaich Criosd e. Thug Dia a Mhac, cho chinnteach is a thug Criosd e féin air ar son. Agus mar sin tha mar an ceudna Dia an Spiorad Naomh, air a thogail cho mòr ris a chuis agus a ta an t-Athair no am Mac. Thug Dia a Mhac—dh'ungadh leis an Spiorad è agus chomhnaich è ann gun tomhas. Aig a bhaisdeadh dh'aidich Dia e mar aon ghin Mhic anns an robh a mhòr thlachd, agus thuirling an Spiorad Naomh air an riochd columain.

O bhraithrean no 'm b'urrainn mi bhur toirt air 'ur nais do'n t-siorruidheachd a chaidh seachad,—no 'm b'urrainn mi 'ur toirt do chomhairle na Triuir Shiorruidh; agus mar a thubhairt iad roimhe so, "Deanamaid duine," an guth a chluinntin a rìs ag radh, "Sáoramaid" an duine—no 'm b'urrainn mi a nochdadh dhuibh cionnus a rùnaich Dia o 'n uile bhith-bhuantachd gu'n gabhadh a Mhac cuis nam peacach air—cionnus a b'e doigh agus dian iarrtus an Athar gu'n d'thigeadh Iosa dh'ionnsuidh an t-sáoghail, gu ùmhlachd a thoirt, agus bàsachadh an aite nam peacach—cionnus a sheid an Spiorad naomh air, le thuis chùbhraidh, agus a shil e mar náomholadh air a cheann.—No 'm b'urrainn mi a nochdadh

dhuibh cia cho durachdach is a lean suil Dhe e ann na uile bhròn, ann na fhulangas agus na bhàs; no 'm b'urrainn mi a nochdadh dhuibh, a chabhag leis an do charaich Dia a chlach de 'n uaigh am feadh 's a bha fathast an dorchadas ànn; oir cha'n fhagadh e anam san uaigh, 's cha leigeadh e do Aon náomh gu 'm faiceadh e truaillidheachd;—no 'm b'urrainn mi a nochdadh dhuibh am mòr ghaol, is ghairdeachas, a bha an cridhe an Dé shiorruidh, air do Iosa dol suas gu Athair-sa agus ar n-Athair-ne, cionnus a dh'fhàiltich se è le 'leithid do choimhneas, agus do ghràs, agus a ta Dia amhain comasach air a nochdadh; agus a ta Dia amhain comasach air a ghabhail, ag radh, "is tu mo Mhac an diugh ghin mi thu; tha thu do rireadh airidh a bhi na do Mhac dhomh, agus cha robh thu riamh roimhe ni b'airidh no tha thu ag an àm-sa "Tha do righ-chathair a Dhe gu sáoghal nan sáoghal." Suidh aig mo dheaslàmh gus an cuir mi do naimhde na 'n stol fo' d' chosaibh (Salm cx. 1). O pheacaich an cuir thu 'n teagamh ni's faide am beil Dia an t-Athair deònach do thearnadh, agus gu 'bheil an t-Athair agus am Mac a thaobh so, a dh'aon inntinn? O chreidich thoir fainear an t-Abstolsa. Smuainich air na nithe-sa. Amhairc, agus amhairc a ris gus am faigh thu "gu 'm bi do shith mar abhainn, agus d'fhireantachd mar thonna na fairge" (Isa. xlviii. 18)—gus an urrainn thu le d'uil' anam a ràdh "Abba Athair!" (Rom. viii. 15).

III. *Thoir fàinear Criosd mar Ard Shagart ar n-aidmheil.*

Bha dreuchd an ard-Shagairt da fhillte.

1. 'Bhi deanamh réite.
2. 'Bhi deanamh eadar-ghuidhe.

'Nuair a mharbh an t-àrd-Shagart a ghabhar aig

àltair na h-iobairt loisgte, rinn se è 'm fianuis an t-sluaigh uile chum reite 'dheanamh air an son. Sheas an sluagh uile mu 'n cuairt 'g amharc air an àrd-Shagart, agus air dha 'n fhuil a chuir ann an soitheach òir, agus eideadh geal a chuir uime; agus mar sin dol an táobh a stigh do 'n roinn-bhrat, lean iad e le 'n sùilibh gus an robh e fadheòidh air fholach uatha. Agus an déigh dha dol as an t-sealladh, leanadh e le cridhe an Iudhaich a bha creidsinn. A nis, arsa ésan, tha e tarruing dlù do Dhia as ar leith—'nis, tha e crathadh na fola seachd uairean fa chomhar cathair na tròcair, ag ràdh, biodh an fhuil-sa an àit' ar fuil-ne. A nis a ta é ag ùrnuigh air ar son.

A bhràithrean thugamaid fainear ur n' àrd-Shagart-ne.

1. Air tùs thoir fainear e 'deanamh réite. Cha 'n urrainn thu a nis fhaicinn mar a chunncas le dheisciob-laibh è, cha 'n fhaicear leat an fhuil a'sruthadh o lotaibh-sa chum 's nach biodh fuil nam peacach air a dòrtadh. Gidheadh ma cháomhainneas Dia sinn, chi sinn *aran* air a bhriseadh agus *fion* air a dhòrtadh,—beò shamhla air bàs an Fhir-sháoraidh. Tha an réit' a cheana air a deanamh, bhàsaich Criosd, tha fhulangais uile air dol seachad. Cionnus uime sin nach eil thusa mealtuinn sìth ? Do bhrigh nach eil thu toirt fainear. "Cha 'n aithne do Israel cha 'n eil mo shluagh-sa a toirt fainear" (Isa. i. 3). Thoir fainear mata air dhàsan bàsachadh an àite pheacach chiontach, a'bheil thusa làn deònach air a ghabhail chum seasamh 'na d'aite-sa ? Ma thà, cha ruig thu leas bàsachadh. O chreidich shona, dean gàirdeachas a cháoidh tuilleadh. Fan tre chreideamh fagus do Chalbhari agus mar sin bithidh tu

mu ruighe seallaidh do ghlòir agus a deanamh gàirdeachais ànns an ordugh bheannaichte, trid a'bheil Slanuighear céusda air a chuir cho soilleir sáor fa do chomhar.

2. Thoir fainear Criosd a'deanamh eadar-ghuidhe. Air do Chriosd a dhol suas o shliabh nan crànn oladh, a ghiùlan a lotan fa chomhar Dé—agus a dheisciobuil ag amharc 'a dhéidh, gus an do ghlac nèul as an t-sealladh e. Tha e air a ràdh, gu 'n do phìll iad do Ierusalem le mòr ghàirdeachas. Ciod, a'bheil iad a deanamh gàirdeachas 'chionn a bhi dealachadh ri am maighistir? Air dha innseadh dhoibh roimhe sud gu 'n robh e gu 'm fagail, lion dubh-bhròn an cridhe agus b'éigin dha còmhfhurtachd a thoirt dhoibh, ag ràdh, "na biodh bhur cridhe fo thrioblaid, is buannachd dhuibh mise dh'fhàlbh." Ach faic cionnus a ta iad a nis! Tha Iosa air dol, agus gidheadh tha iad air an lionadh le mòr-ghàirdeachas. Cionnus a tha so? Tha, gu 'n robh fhìos aca, gu 'n robh Iosa a nis a dol a dh' ionnsuidh an Athar air an son—sin ri radh, gu 'n robh an t-àrd-Shagart mòr air dol an táobh a steach do 'n bhrat-roinn gu eadar-ghuidhe 'dheanamh air an son.

O mata a chreidich 'm b'àill leat comhpairt a bhi agad an gàirdeachas nan deisciobuil? Thoir fainear Abstol agus àrd-Shagart ar n-aidmheil Iosa Criosd. Tha e gu h-àrd os ceann nan nèul—osceann nan spéuran-sin. O gu 'm biodh tu ag amharc gu nèamh cha'n ànn leis an t-suil chorporra ach le sùil a chreideamh. Is iongantach an ni sùil a chreideamh; chi i os ceann nan réultan; chi i dh' ionnsuidh righ-chathair Dé, agus an sin dearcaidh i air gnuis Chriosd, a deanamh eadar-ghuidhe air ar son agus "d'am bheil sinn a'toirt gràidh ged nach

faca sinn è, agus ged nach eil sinn a nis ga fhaicinn, air dhuinn a bhi creidsinn ànn, tha sinn a deanamh mòr ghàirdeachais le h-áoibhneas air dol thar labhairt, agus làn do ghlòir" (1 Phead. i. 8). O na 'm b'e so do chaitheamh-beatha, cia mar a bhiodh do chóm air a lionadh le sìth, agus cia lion boinne do'n Spiorad, a thigeadh a nuas ort tre eadar-ghuidhe Chriosd. Dhealraicheadh do ghnùis cosmhuil ri gnuis Stephain, agus dh'fhòghlumadh sáoghal dall, gu' bheil gàirdeachas ànn nach urrainn e a thoirt no a thoirt air falbh.

---

## SEARMOIN III.

### CRIOSD AGUS AN CREIDEACH.

"Mar lili am measg droighnich is amhuil mo ghràdh-sa am measg nan nighean.

"Mar chrànn-ubhall, am measg chrànn na coille, is amhuil mo rùn-sa a'measg nan òganach; fuidh a sgàile mhiannaich mi, agus shuidh mi sios, agus bhà a thoradh milis do m' bhlas."—Dan. ii. 2, 3.

Na 'm biodh neach neo-iompaichte air a thoirt do nèamh, far a bheil Criosd na shuidh 'an glòir, agus gu'n cluinneadh è briathran gràidh Chriosd a tháobh a shluaigh, cha thuigeadh e iad—cha b'urrainn e a thuigsinn cionnus a ta Criosd a faicinn maise ann na phobull, bochd, dìblidh mar a ta iad—agus air an cuir an neoshuim leis-sa le uile chridhe. No a rìs, ge do chluinneadh duine neo-iompaichte áon do shluagh an Tighearna ag ùrnuigh gu h-uaigneach, agus 'san dleasdanas sin a' dòrtadh a mach a chrìdhe am briathran gràidh, a tháobh Chriosd, cha b'urrainn e air áon chor an tuigsinn. Cha

b'urrainn e a thuigsinn cionnus a ta 'n creìdeach mar so air a lionadh le leithid do theas ghràdh do neach neo-fhaicsinneach,—ànns nach eil e féin a' faicinn maise no sgèamh air bith. "Cha ghabh 'n duine nadurra ri nithibh Spioraid Dé is amaideachd leis iad" (1 Cor. ii. 14). Feudaidh cuid a bhi aig an àm ga m' eisdeachd ag a'bheil fuath do shluagh an Tighearna, do bhrigh mar a theirear leo, gu 'bheil iad cho dùr, eagnaidh, gruamach agus nach urrainnear cuir suas leò. O mata thig an so agus cluinn ciod è beachd Chriosd mu 'n timchioll. "Mar an lili am measg droighnich is amhuil mo ghràdh-sa am measg nan nighean." Faic mata am mugha a ta eadar do bheachd-sa agus beachd Chriosd! Feudaidh gu' bheil cuid 'am eisdeachd, aig nach eil déidh 'sam bith air Iosa Criosd—nach do smuainich riamh air le tlachd—nachd eil a faicinn sgèimh ànn—gu'n iarradh iad e. Cha 'n eil gràdh agaibh do ainm—is cha 'n eil sibh 'g ùrnuigh ris a ghnàth. O mata, thig an so, agus faic ciod i barail a chreidich dheth—agus an d'eadar-dhealachadh a ta eadar i, agus do bharail-sa. "Mar chrànn-ubhall am measg chrànn na coille, is amhuil mo rùn-sa am measg nan òganach, fuidh a sgàile mhiannaich mi, agus shuidh mi sìos, agus bha a thoradh milis do m' bhlas." O gu 'n robh thu air do dhùsgadh leis a cheart ni-sa, gu' bheil a leithid do dhealachadh eadar do bheachdan-sa, agus beachdan Chriosd, gu 'bhi mothachadh gu 'bheil thu an staid neo-ìompaichte, agus uime sin fo chorruich.

Teagasg. Tha an Creideach do-labhairt priseil ànn an sùilibh Chriosd; agus Criosd do-labhairt prìseil an sùilibh a Chreidich.

I. *Thoir air tus fainear ciod e beachd Chriosd mu na*

*chreideach.*—" Mar an lili am measg na droighnich, is amhuil mo ghràdh-sa, am measg nan nighean."

Cha 'n eil Criosd a faicinn áon nì eile ànns an t-sáoghal, a ta cho maiseach na shealladh ris a chreideach. Tha a chuid eile cosmhuil ri droighneach, ach tha an creideach na shealladh cosmhuil ri lili mhaiseach. Air dhuit a bhi coiseachd fàsaich a tha fo' dhris agus fo' dhroigheann, agus a dearcadh air lus geal boidheach, a fàs suas fo' blàth am measg droighnich, nach seall e gu ro mhaiseach? Na 'm b'ànn an lios a bhiòdh e 'm measg lusan eile, fo bhlath, cha sháoileadh tu urrad deth. Ach air a chuartachadh le droighneach air gach táobh, tha e ro thaitneach ri fhaicinn. Is ann mar so a ta an creideach an sealladh Chriosd. "Mar lili am measg droighnich, is amhuil mo ghràdh am measg nan nighean."

1. Faic ciod e beachd Chriosd mu Sháoghal neo-iompaichte. Tha e na shealladh mar raon làn drise agus droighionn. Air tùs do bhrigh gu' bheil e neo-thorrach. "An tionail dáoine dearcan fiona do dhrisibh, no figean do na foghannanaibh" (Matt. vii. 16). Mar so cha'n eil toradh do Chriosd air a ghiùlan le sluagh neo-iompaichte. Is áon ráon farsuing neo-thorrach an t-iomlan diubh.

San dara ait—do bhrigh air do'n fhocal a bhi air a shearmonachadh dhoibh gu bheil e mar shiol air a chur am measg dhroighinn. "Brisibh suas bhur fearann treabhaidh, agus na curaibh am measg dhroighinn" (Ierm. iv. 3). Air do 'n t-sioladair cur, thuit cuid am measg dhroighinn, agus dh'fhas an drioghionn suas agus thachd se è; is ànn mar so a tha searmonachadh an fhocail a tháobh muinntir neo-ìompaichte.

San tres ait—do bhrigh gu 'm bith an crioch dheirionnach cosmhuil ris an droighionn, a ta tioram agus iomchuidh àirson a bhi air a losgadh. " Mar dhrioghionn air a ghearradh sìos loisgear iad ànns an teine" (Isa. xxxiii. 12). " An talamh sin a bheir uaith drioghionn agus drisean tha e air a chuir air cùl agus fagus do mhallachadh, da 'n deireadh a bhi air a losgadh" (Eabh vi. 8). A chairdean mu tha sibh gun Chriosd, faicibh ciod i barail Chriosd do 'ur táobh—na shealladh tha sibh mar dhris. Tha thusa do 'n bheachd gu 'bheil thu na do chréutair air a' bheil iomadh buaidh òirdheirc, agus a ta deanamh mòran maith 'm measg dháoine, agus tha dòchas agad gu 'm bi thu sona anns an t-siorruidheachd. Cluinn ciod a ta Criosd ag ràdh. Tha thu mar dhris agus mar dhroighionn, gun mhaith san t-sáoghal-sa, agus iomchuidh a mhain airson an losgaidh.

2. Faic air an lamh eile, ciod i barail Chriosd mu na chreideach. " Mar lili am measg droighnich, is amhuil mo ghràdh am measg nan nighean." Tha an creideach an sealladh Chriosd mar lus maiseach a ta fo bhlàth.

(*a*) Air tùs, do bhrigh air dha a bhi air fhìreanachadh, air a nighe na fhuil, gu bheil e glan-geal mar lili. Cha 'n eil Criosd a' faicinn smal air fhìreantachd féin, agus uime sin cha 'n eil e faicinn smal air a chreideach—do 'bheil i air a meas. " Féuch a ta thu àillidh a bhean mo gháoil" (Dan. i. 15).—" Mar lili am measg droighnich."

(*b*) San dara àit tha nàdur nuadh aig a chreideach. Bha e roimhe-sud cosmhuil ris an dris, nach eil a'giùlan toraidh, agus iomchuidh amhàin airson an losgaidh. Ach a nis a ta Spiorad nuadh an táobh a stigh dheth,

thuirling an drùchd air, agus tha e 'fàs suas mar an lili. Tha Criosd a gràdhachadh a "chruthachaidh nuaidh." "Tha a thlachd uile annta" (Salm xvi. 3). Mar an lili am measg droighnich is amhuil mo ghràdh am measg nan nighean." A' bheil thu na do Chriosduidh; bi coma ge d' a chuireadh an sáoghal cùl riut, ge d' bheireadh iad frith-ainmean dhuit. Cuimhnich tha Criosd ga do ghràdhachadh ag ràdh "a ghràidh," riut. Fan ànn, agus fanaibh tu na ghràdh. "Ma bhuanaicheas sibh ànn am fhocal-sa, bithidh sibh d'a rireadh nar deisciobuil agam" (Eoin viii. 31).

(*c*) San tres àit do bhrigh gu' bheil iad cho áonarach ànns an t-sáoghal-sa. Thoir fainear cha 'n eil ach an aon lili am measg mòran droighnich—fàsach mhòr làn droighnich agus gun ach aon lili innte gu léir. Mar sin, a ta an sáoghal na luidhe an aingidheachd, agus gun ach áon treud bheag a ta creidsinn an Iosa. Tha neach dhiubh air a thilgeadh sios do bhrigh gu bheil e ga mhothachadh féin ro-áonarach. "Na 'm bithinn-sa san t-slighe cheart" ars' èsan gu cinnteach cha bhithinn cho áonarach. Ach na bi-sa air do thilgeadh sìos mar so. Is e áon do chomharraidhean Sluaigh Chriosd, gu bheil iad na 'n áonar ànns an t-sáoghal, agus gidheadh cha 'n eil iad na 'n áonar. Is e cuid do'n mhaise a ta Criosd a faicinn na phobull, gu 'bheil iad na 'n áonar am fàsach làn droighnich. Mar lili am measg droighnich is amhuil mo gràdh am measg nan nighean. Na bi air do thilgeadh sios; ciod eile a ta san t-sáoghal-sa ach áonarachd; ach air dhuit a bhi air do shuidheachadh, an gàradh an Tighearna, cha bhi thu áonarach ni's mò, an sin bithidh tu dealaichte 'o na h-uile dris agus droighnich. Mar mhòr-aireamh do lusan cùbhraidh, a ta le

'n cáochlaidh deagh-bholaidh, a lionadh an àilidh lán do mhilseachd thaitneach—mar sin bithidh tusa fathast am flaitheanas, a measgachadh cubhraidheachd t-orain moladh, maille ri cliu mhiltean do mhuinntir sháorta, a bhios mar chrùn maiseach mo cheann an Fhir-shàoraidh.

II. *Thugamaid a nis fainear ciod e beachd a chreidich mo Chrìosd.* "Mar chrànn ubhal 'm measg chrànn na coille, is amhuil mo rùn am measg nan òganach, fo a sgàile mhiannaich mi, agus shuidh mi sios, agus bha a thoradh milis do m' bhlas."

1. Tha Criosd ni's priseile na Slànuighear air bith eile, am beachd a chreidich. Mar a ròghnaicheas am fear-turais a chráobh ubhal, roimh gach crànn eile, do bhrigh gu'n d'thoir i aráon toradh a bheathaicheas è, agus sgaile gu fasgadh dha, mar sin a ta 'n creideach a ròghnachadh Chriosd roimh' gach Slànuighear eile. Tha am fear-turais ann an dùthchannan na h-airde 'n ear, gle thric ullamh gu tuiteam, sios 'bhrigh teas mòr na gréine. Tha e na mhòr ùrachadh dha, uime sin, air dha tighinn dh'ionnsuidh coille. Am feadh a bha Cloinn Israeil air thuras san fhàsach thainig iad gu Elim far an robh da thobair dheug uisge, agus deich agus tri ficheud crànn-pailme, agus champaich iad an sin làmh ris na h-uisgeachaibh (Ecs. xv. 27). Rinn iad gàirdeachas an sgàile nan cráobhan. Mar sin a ta Micah ag radh, "gu' bheil oigreachd an Tighearna a gabhail comhnuidh gu h-uaigneach san fhrìth" (Mic. vii. 14), agus Eseciel "gun coidil iad ànns na coilltibh" (Esec. xxxiv. 25). Ach ma bhios am fear turais ocrach agus sgìth a chion lòin, cha leor leis cráobh air bith sa choille, ach cráobh air 'm bi meas a fàs, a chum agus air dha suidhe o a sgàile, gu'n ith e a' toradh mar an

céudna. Tha crànn-ubhal air fhaicinn leis; tha e ga ròghnachadh thar gach cráoibh eile, do bhrigh agus gu'n ith e a thoradh air chùl suidhe sios fo a sgaile. Mar so nithear leis an anam a ta air a dhùsgadh le Dia. Tha e mothachadh teas corruich an Tighearna ; tha e an tìr airsneulaich; tha e air a thoirt do'n fhàsach; tha e dlù air a dhol an dìth ; tha e nis air tighinn do choille ; tha na cráobhan uile ga chuireadh gu suidhidh sios fo'n sgaile ; c'ait an suidh' e ? Fo'n chráoibh ghiubhais ? Mo thruaighe ! ciod an toradh a gheibh e 'n sin. Bàsaichidh e fo a' sgàile-sa. Fo'n t-séudar le a ghéugan mòra sinnte 'mach ? Mo thruaighe ! fáodaidh e bàsachadh fodha-sa mar an céudna, or tha an Séudar gun toradh a bheathaicheas e. Tha an t-anam a ta air a theagaisg le Dia ag iarraidh Slànuighear comhlionta. Tha a nis a chráobh-ubhal air a nochdadh dha. Tha an t-anam ocrach a ghnàth 'deanamh roghainn dhi. Tha féum aig air a bhi air a sháoradh o ifrinn—ach tha féum aig mar an céudna, a bhi air a bheathachadh, gu bhi air a dheanamh iomchaidh airson nèamh. Agus mar sin a ta e 'g ràdh "mar an crànn-ubhal 'm measg chrànn na coille is amhuil mo rùn-sa am measg nan òganach."

Sibh-se a ta air bhur dùsgadh, cuimhnichibh nach fháod sibh suidhe sios fo' na h-uile cráoibh a thachaireas oirbh. "Thugaibh an aire nach meall áon neach sibh, oir thig mòran a' m'ainm-sa ag ràdh is mise Criosd agus meallaidh iad mòran" (Mat. xxiv. 4, 5). Tha iomadh doigh air a bhi 'g ràdh sìth sìth 'n uair nach eil sìth ànn. Fáodaidh gu'm bi thu air do bhuaireadh gu bhi bhi'g iarraidh sith ànns an t-sáoghal, no am fein-athleasachadh. Thoir thusa 'n aire gu'm faigh thu cráobh

'o 'm faigh thu toradh, cho maith ri sgaile. "Mar an crann ubhal am measg chrànn na coille is amhuil mo ghràdh-sa am measg nan òganach." Bi 'g ùrnuigh airson creideamh tuigseach. Bi 'g ùrnuigh airson tuigse a bheir fainear an crànn-ubhal. O cha'n eil fois do'n anam ach a mhàin fo'n Mheanglan-sin a rinn Dia a sgeùdachadh leis na h-uile cumhachd. Is e durachd mo chridhe, agus m' ùrnuigh ri Dia gu'm faigh sibh uile fois ànn.

2. Carson a ta a leithid do bheachd àrd aig a chreid-each do Chriosd?

Freag. 1. Do bhrigh gu' bheil aithne aig air Criosd. "Fo a sgàile mhiannaich mi, agus shuidh mi sìos." Shuidh gach fior chreideach fo' sgaile Chriosd. Tha cuid do'n bheachd gu'm bi iad air an tearnadh do bhrigh gu' bheil eòlas cìnn aca air Criosd. Tha iad a léughadh mu Chriosd ànns a Bhiobull—a' cluinntinn mo Chriosd an tigh Dhé, agus tha iad am barail gur e so a bhi na'n criosduidhean. Mo thruaighe! a chairdean, ciod a bhuannachd a gheibheadh sibh do chráoibh-ubhal o iomradh a mhain, o bhi cluinntinn cho maiseach 's a ta i, agus cia cho tròm 's a ta i air a luchdachadh le ùbhlan. No mar deanainn ach dealbh na cràoibhe a 'nochdadh dhuibh; ciod am fèum a dheanadh so dhuibh? Cha dheanadh so idir an gnothach an àit a deagh thoradh, agus a sgàile. Mar sin a bhraithrean ionmh-uinn, ciod a bhunnachd a gheibh sibh-sa do Chriosd, mar fhaigh sibh dheth ach na chluinneas sibh ann an searmoinean—ach na chi sibh an sàmhlachaibh na sacra-maint—ach na gheibheadh sibh dheth eadhon ge d'a chitheadh sibh e le bhur sùilean corporra? Ciod am maith a ni so uile dhuibh, mar suidh sibh sios fo' sgàile?

O mo chàirdean, féumaidh sibh gu pearsonta suidhe sìos fo sgàile Chriosd mu bhios sibh air bhur tearnadh. Is e Criosd am preas a ta 'lasadh le teine ach nach "eil air a losgadh." (Ecs. iii. 2). O is tearuinte an t-ionad e, do pheacach ifrinn-thoilltinneach gu fois a ghabhail ànn.

Freag. 2. Do bhrigh a sgaile gu'n do mhiannaich e.

(1.) Tha cuid do'n bheachd nach eil sòlas air bith ànns an diadhachd—ach a mhàin gruamachd. 'N uair a dh'iompaichear neach og gu bhi na Chriosduidh, is e their an sáoghal, "is eigin dha a nis cùl a chuir ri sonas —cùl a chuir ri sòlasaibh na h-òige—cùl a chuir ri subhachas cridhe." Féumaidh e ars' iadsan dealachadh riu-so uile, a' bhi leughadh a Bhiobuill, agus leabhraichean eìle, agus a bheatha chaitheamh gu stòlda—eagnaidh. Is e so a their an sáoghal. Ach ciod a ta 'm Biobull ag ràdh? "A sgàile mhiannaich mi." Seadh biodh Dia fior agus gach duine na bhreugair. Ach gidheadh, cha chreid neach air bith so ach an neach a mhothaich e. O na bithibh air bhur mealladh a mhuinntir òga. Tha iomadh sòlas peacach, feòlmhor, aig an t-sáoghal ri thairgse dhuibh-mar a ta itheadh, agus òl,—uidheam riomhach, ruidhtearachd is dannsa;—agus cha'n urrainn sìnn aicheadh nach eil na nithe-sa taitneach do'n chridhe nadurra; ach O theid iad uile 'm mugha—criochnaichidh iad ann an truaighe shiorruidh. Ach a bhi suidheadh sios fo' sgàile Chriosd mar fhasgadh 'o dhian chorruich loisgeach Iehòbha; a bhi suidheadh sios fò sgaile Criosd, sgìth dhe gach Slànuighear eile, chum fadheòidh fois fháotainn a mhàin fo sgàile-sa—gu cinnteach is mòr an sonas e. O Thighearn ceadaich dhomh fantuinn gu bràth fo' 'n sgàile-sa. Bi ga mo shior lionadh leis a ghàirdeachas-sa

Tha cuid ànn agus tha eagal aca roimh ni air bith cosmhuil ri gàirdeachas ann a bhi ag aideachadh na diadhachd. Cha'n eil dad aca féin dheth; is cha'n eil tlachd aca ànn a bhi ga fhaicinn ann am muinntir eile. Tha'n diadhachd aca cosmhuil ri na réultan—gle àrd—gle shoilleir—ach gle fhuar. Air dhoibh deòir na h-imcheist, no deòir a ghàirdeachais fhaicinn, gláodhas iad a mach air bàll—*báoth-chreideamh!* báoth-chreideamh! Seadh mata, cluinn thusa ciod a their an lagh agus an fhianuis. "Fuidh a sgaile mhiannaich mi, agus shuidh mi sios, agus bha a thoradh milis do m' bhlas," An e báoth-chreidheamh a ta 'n so? O Thighearn gu brath thoir thusa dhuinn am báoth-chreideamh-sa! "A nis gu'n lionadh Dia an dòchais sibhse do'n uil' áoibhneas agus shìth ann an creidsinn" (Rom. xv. 13). Agus ma's ànn fo sgàile Chriosd a ta sibh a deanamh gàrdeachais, O gu'n robh an Tighearn ga bhur lionadh thair tomhas leis. O mhuinntir ionmhuinn no'm fosgladh Dia bhur sùilean—na'm faigheadh sibh fior chreideamh gu amharc ri Iosa—gu suidhe sios fo sgàile, an sin bhiodh òran molaidh ag éiridh suas 'o ionad comhnuidh gach áon agaibh; agus thuigeadh gach neach agaibh da rireadh, an àithne bheannaichte, "deanaibh gàirdeachas san Tighearn a ghnàth, a rìs a ta mi ag ràdh ribh, deanaibh gàirdeachas" (Philip. iv. 4).

(3.) Do bhrigh gu 'bheil toradh Chriosd milis do n' bhlas. Tha gach fior chreideach, cha'n e mhàin a miannachadh a sgaile, ach ag itheadh mar an ceudna de dheagh thoradh. Ceart mar a ta toradh na cráoibh-ubhal, 'n uair a shuidheas tu fo a sgàile ga d'chuireadh, gu do làmh a shineadh agus gabhail dheth; ceart mar sin, air dhuit striochdadh do fhìreantachd Dhé, agus

suidhe sios fo sgaile Chriosd, cuirear gach ni eile ri sin.

Sa cheud ait, bithidh do thròcairean aimsireil milis do d' bhlas. Cha thuig ach an Criosduidh so, do bhrìgh gur èsan a mhàin a ta ga'm fáotainn fo sgaile Chriosd, agus mar thròcairean cumhnaint. " Bheirear aran dha, mairidh uisge gu cinnteach aige" (Isa. xxxiii. 16). So agad ùbhlan milis de 'n chraoibh Criosd. O chreidich innis dhomh nach eil aran ni's milse, air dha a bhi air fháotainn air an doigh-sa? Nach fearr uisge no fion?—peasair Dhanieil, no cuibhrionn an Righ (Dan. i. 12, 13).

San dara àit, bithidh trioblaidean milis do'n bhlas. Tha beagan searbhadais, ànns an ubhal is feàrr a t'ann. Mar so tha mar an ceudna ùbhlan cráoibhe Chriosd. Tha trioblaidean cho maith ri tròcairean a fàs oire; 'tha deisinn air fiaclaibh na cloinne" (Ier. xxxi. 29). Gidheadh is beannachadh eadhon so—beannachadh cumhnaint. O is gruamach an ni trioblaid mar eil thu fo a sgaile. Ach ma thà thu a' creidsinn ànn, is iad do thrioblaidean eadhon, cuid do na h-ubhlan a ta fàs air a chráoibh bheannaichte-sa. Agus na'n tuigeadh sibh cho fallain 's a ta iad cha'n iarradh sibh a bhi dh' easbhuidh orra, agus mar sin, mar a ta fhios aig cuid, is fior e gu' bheil na h-ubhlan-sa a dh'aindeoin an searbhadais, gu cinnteach milis do 'ur blas.

San tres àit, tha mar an céudna tiodhlacan an Spioraid Naoimh milis do n' bhlas. Is e so an toradh is feàrr a ta cinntinn air a chráoibh. Is iad so na h-ubhlan is abuiche agus air a ghéug is àirde. Tha fhios agaibh-sa a ta ann 'n Criosd, cia cho tric is a ta bhur n-anama' a' fannachadh. So dhuibh mata beathachadh do bhur n-anamaibh laga. Tha gach ni a ta dh'fhéum oirbh an

Criosd. "Is leòr mo ghràs dhuibh" ars' èsan (2 Cor. xii. 9). A chreidich ionmhuinn, suidh' gu tric fo sgàile na cráoibh-sa. Beathaich gu tric air a toraidhean—chum gu'n abair thu "cumaidh suas mi le còrnaibh, sgapaidh ùbhlan mu'm thimchioll oir a ta mi tìnn le gràdh (Dan. ii. 5).

Sa cheathramh àit tha geallaidhean na glòire a' cìnntinn oire mar thoradh. Tha blas nèamhaidh air na h-ubhlan-sa. Beathaichibh orra sibhse leis an ionmhuinn ainm, chum gu'm bi tuilleadh deigh agaibh air tìr Chanaain. O Tighearn gu bràth beathaich mi leis na h-ùbhlan-sa oir tha iad ro mhilis do m' bhlas.

---

## SEARMOIN IV.

### AN CLAIDHEAMH OS CEANN NAN AINDIADHACH.

"A mhic an duine dean fàistneach, agus abair, mar so tha 'n Tighearn ag ràdh. Abair tha clàidheamh tha claidheamh air a ghéurachadh, agus fòs air a liomhadh tha e air a ghéurachadh a dheanamh àir ghoirt, tha e air a liomhadh a chum gu'n dealradh e ('m bi sinn uime sin aighearach); a chùm gun tilgeadh e sìos slat rioghail mo mhic gun chrànn air bith a chaomhnadh."—Esec. xxi. 9, 10.

Tha sìnn a' faicinn 'o 'n dara rànn de 'n chaibdeal-sa, gu'n robh an fhaistneachd-sa air a toirt an aghaidh Ierusaleim. "A mhic an duine cuir d'aghaidh ri Ierùsalem agus leig sileadh do d'fhocal sios ris na h-ionadaibh náomha, agus dean fàistneachd an aghaidh fearainn Israeil."

Bha Eséciel am feadh a bha e fàthast na òganach, air a ghiùlan am bruid le Nebuchadnessar, agus air a shuidheachadh maille ri iomadh eile do cho-luchd-dùcha,

fagus air abhainn Chébair. 'San àite-sa rinn e fàistneachd rè dha bhliadhna thar fhicheud. Bha a chuid dhi a rinn mi' ag an àm a léughadh, air a toirt ànns an t-seachdamh bliadhna d'a bhraighdeanas—agus tri bliadhna mu'n robh Ierùsalem air a glacadh, agus an teampull air a losgadh. Tha sinn a' faicinn o'n dara rànn, gu'n robh na briathran-sa air an labhairt air tùs ri Ierusalem; oir ge d' thug Dia air falbh Eséciel gu bhi maille ris na braighde a bha aig abhainn Chébair, gidheadh, chuir e iomadh teachdaireachd agus bagradh leis a dh'ionnsuidh Ierusaleim. " A mhic an duine cuir t-aghaidh ri Ierusalem, agus leig sileadh le d'fhocal sios ris na h-ionadaibh náomha, agus dean faistneachd an aghaidh fearainn Israeil."

Chuir Dia a cheana 'n gniomh, iomadh ni a labhair e le béul fhaidhean an aghaidh Ierusaleim. Choimhlion e a cheana fhocal le Ieremiah an aghaidh áoin d'a righribh,—Iehoiacim,—" le h-àdhlacadh asail àdhlaicear e, air a tharruing air falbh agus air a thilgeadh an táobh a mach do gheatachan Ierusaleim " (Ier. xxii. 19). Choimhlion e briathran an fhàidh chéudna, air do áon eile d'a rìghribh—Iehoiacin—a bhi air ghiùlan agus maille ris, soithichean tigh an Tighearna do Bhabilon. Ach cha do ghlùais áon chuid faistneachd na breitheanasan, Ierusalem ; oir mar a ta air ìnnseadh dhùinn—(2 Eachd. xxxvi. 12, 14-16)—" rinn Sedeciah an ath righ " olc ànn an sùilibh an Tighearna a Dhe, agus cha d'irioslaich sè e féin am fianuis an fhaidh Ieremiah, a labhair o bhéul an Tighearna. Mar an céudna pheacaich iadsan uile a b'àirde do na sagartan, agus do'n t-sluagh gu ro mhòr, a réir uile ghraineileachd nan cinneach, agus thruail iad tigh an Tighearna a náomhaich e ànn an

Ierusalem." Agus chuir an Tighearn Dia an aithriche fios do'n ionnsuidh le laimh a theachairean, ag éiridh gu moch, agus a' cuir uaith, a chionn gu'n robh truas aige do a shluagh agus d'a aite còmhnuidh." Ach rinn iadsan fanaid air teachdairibh Dhé, agus rinn iad dimeas air a bhriathraibh agus rinn iad tarcuis air 'fhàidhibh, gus an d'éirich fearg an Tighearna an aghaidh a shluaigh, air chor is nach robh leigheas ànn."

Is ànn aig àm ànns an robh mòr chruas cridhe an Ierusalem, a bha an fhàistneachd-sa air a tabhairt, tri bliadhna mu'n robh corruich mhòr an Tighearna air a dortadh a mach air a bhaile.

1. 'Sa cheud àit cha robh ag an àm ud ànn an Ierusalem ach cridhealas agus feòlmhorachd.

2. 'San dara àit, labhair na fàidhean bréige sìth ris an t-sluagh, ni a chreid agus a thaitinn riù.

3. 'San tres àit cha chlùinte 'sa bhaile ach fuaim na ruidhtearachd; ach os ceann fuaim na cridhealais, agus na ruidhtearachd-sa chualadh 'm faidh a bha chomhnuidh aig amhainn Chébair fuaim tàirneanaich, a bha dlù-theannadh orra. Chunnaic e Dia a cuir air armachd mar ghaisgeach, 'ga dheanamh féin deas airson a chogaidh —claidheamh liomhte an dioghaltais na làmh, agus ghláodh e uime sin le guth àrd ri cho-luchd-ducha a bha ag fois. "Tha claidheamh, tha claidheamh air a ghéurachadh, agus fòs air a liomhadh. Tha e air a ghéurachadh a dheanamh àir ghoirt; tha e air a liomhadh, a chum gun dealradh e, 'm bi sinne uime sin aighearach?"

A chairdean tha chuid sin dhibh-sa a ta an staid neoiompaichte ànns a cheart staid ànns an robh Ierusalem. Anns an uine a tha 'nis air siubhal seachad mar cheo

na maidne, cia lion teachdaireachd a fhuair sibh o Dhia? Cia cho tric is a chuir e a Theachdairean do'r n-ionnsuidh, "ag éiridh gu moch agus a' labhairt?" (Ier. vii. 13). Nach eil a Bhiobull agaibh ann ar tighibh a ta gu soilleir a' tagradh a chuis? Nach eil a Fhreasdalan ag oibreachadh ànn 'ar teaghlaichean, ann a bhi toirt pailteis,—ann am bochdainn,—ànn an trioblaidibh—am bàsaibh—agus iad uile le áon ghuth a' guidhe oirbh teicheadh o'n fheirge a ta ri teachd, agus dlu-leantuinn ris an Tighearn Iosa, an t-áon Slànuighear uil'-fhoghainteach. Thainig gach áon diu do bhur n-ionnsuidh, agus gidheadh tha sibh fathast neo-iompaichte—màrbh—'nar cnamhan tioram, gun Chriosd, agus gun Dia ànns an t-sáoghal—ag ràdh, "anam gabh fois ith òl agus bi subhach" (Luc. xii. 19). Ach O mo chairdean ionmhuinn, eisdibh-sa ri so—oir cha'n eil Dia ag iarraidh gu'n rachadh áon agaibh a dhìth; "tha claidheamh, tha claidheamh air a ghéurachadh, agus fòs air a liomhadh; tha e air a ghéurachadh a dheanamh aìr ghoirt tha e air a liomhadh a chùm gu'n dealradh e, uime sin 'm bi sinn aighearach."

Teagasg—Tha e ro mhi-réusonta do mhuinntir neo-iompaichte a bhi ri aighear.

1. Tha e mi-réusonta *do bhrigh gu' bheil iad fo' dhiteadh.* "Tha'n claidheamh air a ghéurachadh, agus fòs air a liomhadh. Tha e air a ghéurachadh a dheanamh aìr ghoirt. Tha e air a liomhadh a chum gun dealradh e —uime sin, am bi sinne aighearach? Tha e na ni coitchionn am measg cuid a bhi do'n bheachd, gu' bheil an duine 'nis an staid dearbhaidh mar a bha Adhamh am feadh a bha e an staid neo-chiontais; agus uime sin, nach bi muinntir gun Chriosd air an dìteadh gus an

d'thig là a bhreitheanais. Ach cha'n ànn mar so a ta a chuis. Tha 'm Biobull ag ràdh, "an tì nach creid tha e air a dhìteadh a cheana" (Eoin. iii. 18). An tì nach eil a creidsinn ànns a Mhac cha'n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air (Eoin. iii. 36). "Is mallaichte gach neach, nach buanaich ànns na h-uile nithibh, a ta sgriobhta ànn an leabhar an lagha chum an deanamh" (Gal. iii. 10). Tha anamanan gun Chriosd, uime sin, ànn an slochd eagalach—gach béul dùinnte, agus gach áon air fháotainn ciontach fa chomhar Dhé. Tha iad ànn am priosan, ullamh fa chomhar a bhi air an toirt a mach, a chum na casgraidh. Uime sin air do Dhia sinne chuir a shearmonachadh do mhuinntir gun Chriòsd, goirear deth, "a bhi searmonachadh do na spioradaibh ànn am prìosan" (1 Pead. iii. 19)—sin ri radh fo dhiteadh. Tha an claidheamh, cha'n e mhàin air a tharruing as a thruail, ach air a ghéurachadh mar an céudna—agus air a thogail suas os an ceann.

Uime sin, an ànn ri sùgradh a bhuineadh dhoibh a bhi? Tha e mi-réusanta do neach a ta air a dhiteadh gu bàs, a bhi aighearach—seadh nach bu mhuladach an sealladh e, buidheann 'dháoine a th'air an dìteadh gu bàs, fhaicinn a mireadh, mar nach biodh an claidheamh idir air a thogail suas os an ceann. Is e so mata ar doigh-sa a ta gun Chriosd, agus a ta aighearach, sui-geartach. Chuireadh 'sna meidhibh sìbh, agus fhuaradh eusbhuidheach sibh. Tha sibh air bhur dìteadh a cheana leis an àrd-bhreitheamh. Tha 'ur bìnn a cheana air a toirt a mach. Tha sibh a cheana am prìosan, agus cha'n urrainn sibh fáotainn as; agus tha claidheamh ceartais air a ghéurachadh, agus air a thogail os 'ar ceann, O uime sin nach eil e ro mhi-réusonta dhuibh

a bhi ri mireadh? Nach eil e na ni ro mhi-rèusonta a bhi toilichte leibh féin, agus subhach maille ri bhur cairdean?—na ni cuthachail a bhi gabhail orain a mhisgear—" ith òl agus bi subhach, oir am maireach gheibh thu bàs."

2. Tha e ro-mhi-réusonta, do bhrigh gu' bheil innealan a sgriosa 'cheana air an ullachadh. Cha'n e mhàin gu bheil muinntir gun Chriosd air an dìteadh a cheana, ach tha innealan an sgriosa a cheana ullamh. Tha claidheamh an dioghaltais air a ghéurachadh agus air a liomhadh. Tha na claidhean a th'air an gleidheadh an tigh na h-armachd, an am na sìth, air an gleitheadh máol san fháobhar, a chum nach bi iad air a' milleadh le méirg; ach an uair a ta obair gu 'bhi air a deanamh leò, agus a ta iad air an toirt a mach a chum casgraidh, an sin tha iad air an géurachadh agus air an liomhadh. Tha an ni céudna fiòr a tháobh claidheimh an fhir-mhàrbhaidh. Am feadh nach eil féum air, tha fháobhar air a chumail máol; ach an uair a ta obair ri bhi air a dèanamh, tha e air a ghéurachadh, agus air a liomhadh—air a ghéurachadh agus air a liomhadh mu'm beil a bhuille air a bualadh, a chum gu'n geàrr e glan. Ts ànn mar so a tha a chuis a tháobh claidheimh ceartais an Tighearna. Cha'n ànn a ta e máol, agus na thruaill, ach géur—liomhte—ullamh airson oibre,—làn ullamh airson àir ghoirt. Tha an tinneas leis a bheil gach neach neo-iompaichte an so gu bàsachadh, làn-ullamh—fáodaidh gu bheil e na d'fheithean aig a cheart uair-sa. Tha'n sgiorradh leis a' bheil thu gu dhol do bhi-bhuantachd lan-deas, agus gach ni a bhuineas dha, a cheana, air a chuir an ordugh; tha mar so an t-saighead a bhuaileas gach duine, air an t-sreang—

fáodaidh e bhi eadhon a nis air a h-iteig a' d'ionnsuidh.

Tha'n t-ionad ànns am bi e 'n ifrinn a cheana air ullachadh fa chomhar an duine neo-iompaichte. Air do Iudas bàsachadh tha'n sgriobtuir ag ràdh, "gu'n d'ìmich e dh'ionnsuidh àite féin." B'e uime sin àit féin e, mu'n d'ìmich e idir d'a ionnsuidh, do bhrigh gu'n robh e mar so air ullachadh roimh' làimh air a shon; oir mar a their sinn, air do neach a dhol do 'sheòmar codail gu'n d'imich e do sheòmar féin; mar sin tha ionad an ifrinn air ullachadh airson gach neach neo-iompaichte—agus is e àite féin e. Air do'n duine shaibhir bàsachadh, agus a bhi air adhlacadh, chaidh e air ball do ionad féin (Luc. xvi. 23). Bha na h-uile ni ullamh fa chomhar; an ifrinn thog e suas a shuilean, air dha a' bhi ann am piantaibh. Mar so tha ifrinn deas fa chomhar gach neach neo-ìompaichte, mar a bha i air a h-ullachadh roimhe-so fa chomhar an diabhoil agus a chuid aingle. Tha'n teine làn-ullamh—laiste fa do chomhar, direach a feitheamh ort.

O mata an ion do mhuinntir gun Chriosd a bhi aighearach? Dh'fheudadh am fear-droch-bheart a radh, "bithith mi subhach am feadh 's nach eil an t-inneal air ullachadh leis 'm bàsaich mi." Ach na'n cluinneadh e gu'n robh e 'cheana air a chuir suas, agus ullamh—gu'n robh an claidheamh a cheana air a ghéurachadh, agus ann an làimh an fhir-mhàrbhaidh gus an ceann a chuir dhe,—o nach bu chuthachail an ni a bhi ri mireadh? Mo thruaighe! is e so d'amaideachd-sa anam bhochd gun Chriosd; tha thu cha'n e mhàin air do dhiteadh ach tha'n claidheamh air a ghéurachadh, leis a' bheil d'anam gu bhi air a bhualadh, agus gidheadh, tha

thu aighearach agus a' bruadar air d'aghaidh a là, agus a dh'oidhche, a leantuinn sholasan a theid am mugha. Tha an tinneas ullamh—no tha'n sgiorradh ullamh—no tha'n t-saighead air an t-sreang; tha an uaigh deas,—ifrinn féin deas,—d'ionad ann an ifrinn deas, agus gidheadh tha thu aighearach agus cluicheas tu, agus caitheamh tu do bheatha gu toilichte o làtha gu làtha 'm measg do chompanaich. Cia cho soilleir 's a ta e, gu' bheil do ghaire mar ghaire an amadain, "cosmhuil ri fuaim droighnich fo phoit" (Ec. vii. 6), dearsa beag car tiota agus an deighe sin, duibhre an dorchadais gu siorruidh?

3. A rìs féudaidh an claidheamh a thighinn an nuas ort ag àm air bith. Cha'n e' mhàin gu' bheil iadsan a ta gun Chriosd, air an diteadh a cheana—cha'n e' mhàin gu' bheil claidheamh an dioghaltais a cheana ullamh, ach féudaidh e do bhualadh aig am air bith. Tha àm bàis luchd droch-bheart a th'air an diteadh le dáoine air a shuidheachadh, agus air ìnnseadh dhoibh; agus fhios aca air a cheart làtha. Agus mar sin, ma tha mòran laithean air thoiseach orra tha e na' n comas là chaitheamh ri mire, agus tòiseachadh a' maireach air a bhi suidhichte. Ach cha'n ànn mar so a ta a chuis a tháobh muinntir gun Chriosd; tha an là-sa air a shonruchadh, agus cha'n eil fhios aca co è. Feudaidh gur e an latha 'n diugh e. O uime sin an d'thig dhoibh a bhi aighearach.

Tha cuid do luchd-droch-bheart ro chruaidh-chridheach a dh'ionnsuidh na criche. Dh'eisd cuid dhiubh ri'm bìnn gu dùr dàna, neo-ghluasadach. Chaidh cuid dhiubh a dh'ionnsuidh na croiche le dànachd,—cuid gu h-iullagach eadhon. Ach air do'n cheann a bhi air a

leagadh air a chnap,—na sùilean a bhi air an dùnadh, an amhach a bhi air a rùsgadh ; agus an claidheamh bhi air a thogail suas gu thighinn a rìs a nuas gu grad—is àm eagalach an t-àm sud. Bu ghraineil an ni neach fhaicinn' ga ghiùlan féin gu h-aotraom iullagach, aig leithid a dh'àm. Seadh bu chuthach, a bhi aighearach aig leithid a dh'àm—ach gidheadh is e so do dhoigh-sa, o anam gun Chriosd. Tha thu air do dhiteadh,—tha'n claidheamh ullamh gu tuiteam ort,—tha do cheann air a chnap,—d'amhach ruisgte fa chomhar Dhé ; an claidheamh géur air a thogail os do cheann ; agus gidheadh 's ànn ri mire a ta thu. O cionnus is urrainn dhuit d'uine a chaitheamh ri gnothaichean sáoghalta a' deanamh beartais, a togail thighean, agus gu'm fàod e 'bhi—air an oidhche-sa féin gu'n iarrar d'anam ort ? O cionnus is urrainn dhuit d'uine 'chaitheamh ri fáoineas, fearas-chuideachd—a léughadh leabhraichean gun bhrigh, no maille ri báoth-chompanaich ? Cionnus is urrainn dhuit, d'ùine, an déighe dhuit d'obair latha a chrioch-nachadh, a chuir seachad ànn an còmhradh dìomhain,—no labhairt cainnt dhrabasda, 'cuir peacaidh ri peacadh—a carnadh suas féirge fa chomhar la na féirge ; agus gun fhios agad, c'uin a dh' fhàodas corruich Dhé a thighinn a nuas ort gu siorruidh ? An d'theid thu mata gu do leabaidh air an oidhche-sa, gun ùrnuigh ri Dia, le d'ìnntinn làn do smuaintean dorcha, graineil, nach h-urrainn a bhi air an ainmeachadh ; agus gu' fàod thu a bhi an ifrinn mu'n dealraich a mhaduinn ort ? Gu cinnteach tha'n claidheamh cheana air a ghéurachadh !

4. A rìs cha d'thug Dia gealladh air bith dhoibh-sa a ta gun Chriosd, gu'n caomhainn e tiota iad. "Geallanna Dhé uile ànn-san, is seadh iad, agus ánn-san is amen

iad" (2 Cor. i. 20)—sin ri ràdh tha iad fior. Ach thoir fainear is ànn an Criosd a ta so air a ràdh. Tha na geallanna air tùs air an toirt do Chriosd, agus ànn-sa do pheacaich a dhuineas ris. Is e mo beachd nach eil e comasach gu'n deanadh Dia gealladh a thoirt do pheacach neo-iompaichte. Tha uile gheallanna Dhé air an toirt do Chriosd, agus ànn-sa do gach peacach a dhuineas rìs; uime sin, do bhrigh nach d'thainig muinntir neo-iompaichte riamh d'a ionnsuidh, cha'n urrainn na geallanna a bhi aca-sa. Cha do gheall Dia àon chuid, an dùsgadh—no'n toirt a dh'ionnsuidh Chriosd — no an cumail àon uair a mach a ifrinn. "Uime sin, 'm bu choir dhoibh a bhi ri aighear?"

Ceadaichibh dhomh a nis labhairt ris a mhuinntir a ta aig fois gun Chriosd. Tha fhios aig iomadh an so an diugh gu' bheil iad gun Chriosd, agus gidheadh tha iad aig fois annta féin agus toilichte. Cionnus a ta a chuis mar so? Tha do bhrigh gu' bheil dòchas agad, gu'm faigh thu Criosd mu'm bàsaich thu. "Ni àm eile arsa tusa, 'n gnothach cho maith ris an àm-sa, cluinnidh mi a rithist thu a tháobh an nì-sa," agus mar so tha thu ga d'fhulasgadh féin gu fois. Is mi-réusonach an nì so —agus mi-airidh air créutair réusonta leithid a ni a dheanamh. C'uin a gheall Dia thusa a thoirt a dh'ionnsuidh Chriosd mu'm bàsaich thu. Cha do chuir Dia e féin, fo ghealladh air bith dhuit—is cha'n eil e air a ràdh leis an earrann air bith gu'm faic thu 'n là maireach no gu'n cluinn thu áon searmoin eile 'm feasd'. Tha gu cinnteach an là 'm fagus, 'n deighe nach fhaicear là eile leat—agus mar i so an t-searmoin dheireannach cha'n fhada gus an cluinnear leat an te mu dheireadh, a chluinneas tu gu bràth air thalamh.

Ceadaichibh dhomh mar an céudna beagan a labhairt ribh-sa a ta gu'n Chriosd ach gidheadh a tha fo thomhas do chùram-anama. Tha cuid am eisdeachd aig a' bheil fios, gu bheil iad gun Chriosd—agus a bha fo thomhas do chùram a bhrigh so—ach a tha a nis air a chùram a chàll agus air dol air an ais a dh'ionnsuidh an t-sáoghail agus a shòlasan. Carson mata a tha so mar so? Nach ni ro-mhi-réusonta è. Cuimhnich ma tha thu fathast gun Chriosd, nach eil Dia fo ghealladh air bith dhuit gu'n saor e thù. Tha 'n claidheamh fath-ast os do cheann géuraichte liomhta; na cuir thusa suarach e, ach dean dichioll air bàll gu "dhol a steach air a gheata chumhang!" glac rioghachd Dhé le lamh-achas làidir; dean cabhag d'a h-ionnsuidh. Na gabh fois gus am faigh thu fois ann an ceanglaichibh a chumh-naint, agus an sin bi cho sona sa tha 'n là fada.

5. *A rìs is àr goirt e, "claidheamh! claidheamh!"*

(1.) *Air tùs tha e goirt do brigh gu' bheil e do na h-uile a tà gun Chriosd.*—Bha an t-àr a rinneadh an Ierusalem mòr agus eagalach, do bhrigh gu'n robh an t-iomlan dhiubh air am màrbhadh òg agus sean. Bi an aithne a chualadh am fàidh, rachaibhse na dheigh-san; na coigle-adh 'ur suil, ni mo bhios truas agaibh. Marbhaibh gu tur an sean agus an t-òg, an òigh agus an leanabh; ach na beanaibh ri áon duine air a bheil an comhara. (Esec. ix. 5, 6.) So, mar a tà an t-àr goirt, a ta feitheamh air an t-sluagh neo-iompaichte; theid iad uile a ta gun Chriosd a dhìth, òg agus sean. Cha cháomhainn Dia iad, —cha ghabh a shuil truas dhiu. Smuainichibh air so a sheann mhuinntir, ag a bheil bhur ciabhan air glasadh—a bha thuige so beò ànns a pheacadh,—leis nach b'àill riamh a thighinn a dh'ionnsuidh Chriosd; ma bhàsaich-

eas sibh mar so gu cinnteach sgriosar sibh anns an àr ghoirt-sa. Smuainichibh-sa air so sibhse a luchd-a-mheadhon-la, a cheannaichean,—sibh-se a luchd-ceairde a tha deanamh airgid am pailteas ach nach reic na h-uile nithe airson an neamhnaid do mhòr luach. Smuainichibh-sa mar an ceudna, a ta cosmhuil ri Marta "làn curaim agus dragha mu thimchioll mòran do nithe," ach a dearmad "an áoin ni fheumail" (Luc. x. 41, 42). tuitidh sibhse san àr ghoirt-sa. Agus sibhse a mhuinntir òga, a ta caitheamh 'ur là gun ùrnuigh, a mire agus a sugradh—a chruinnicheas maille ri cheile gu fearas-chuideachd air feasgar latha 'n Tighearna, agus a ta mar so "a siubhal ànn an slighibh bhur cridhe, agus ànn an sealladh bhur sùla" (Ecl. xi. 9), tuitidh sibhse mar an céudna san àr ghoirt-sa. Smuainichibh air so a chlànn bheag; sibhse as a bheil bhur mathraichean a deanamh a leithid a dh'uaill, ach a chàidh air seachran o na bhroinn a labhairt bhréug. Seadh a chlanna bheag, a tha cho déigheil air 'ur cluiche, ach nach eil ag iarraidh Iosa Slanuighear chlonne bheag, thig an claidheamh do bhur n-ionnsuidh-sa mar an céudna. O is àr goirt e nach caomhainn neach òg na sean—no maiseach—no coimhneil—nach caomhainn—a mhathair, no an leanabh gràdhach—a bhanntrach no a h-áon mhac. Uime sin, am bu choir dhuibh-sa, a bhi aighearach? Sibhse a theaghlaichean a ta neo-iompaichte air dhuibh coinneachadh mu fheasgar gu fearas-chuideachd agus spòrs maille ri chéile. A bheil 'ur spòrs réusonta? Bheil e iomchuidh air muinntir réusonta? Agus mar an céudna sibhse a chompanaich neo-iompaichte a choinnicheas cho tric, chum àbhachais agus aighir; am buin e dhuibh a bhi ri aighear maille ri chéile, am feadh a ta chuis mar so? Ah! ciod am

mùgha brònach a bhitheas ann, air an là air an abair Dia ceanglaibh iad na'n ceanglaichibh a chum an losgaidh (Mat. xiii. 30).

2. A ris tha e na àr goirt, do bhrigh gur e an claidheamh-sa claidheamh Dhé.

No 'm bu chlaidheamh duine a ta mar so air a ghéurachadh a chum casgraidh, cha bhiodh e na inneal cho eagalach. Ach do bhrigh gur e claidheamh an Uile-Chumhachdaich è, uime sin tha e ro uamhasach. No biodh eagal na muinntir sin oirbh a mharbhas an corp, ach aig nach 'eil comas an t-anam a mhàrbhadh; ach gu mu mo bhitheas eagal an Ti sin oirbh a's urrainn an corp agus an t-anam a mhilleadh araon an ifrinn" (Mat. x. 28). Na 'm bu' chlaidheamh duine è cha ruigeadh e ach air a choluinn, ach is e chlaidheamh Dhé e, agus ruigidh e a dh'ionnsuidh an anama. Is e an claidheamh-sa a bh'air a nochdadh an gàradh Edein air tùs—"claidheamh lasarach a bha tionndadh air gach laimh a ghleidheadh slighe cráoibhe na bèatha" (Gen. iii. 24). Is e so an claidheamh a lot táobh an Fhir-sháoraidh air a chrànn —mu'n dubhairt an fàidh "duisg o chlaidheimh an aghaidh mo bhuachaill, agus an aghaidh an duine ta na dhlù-chompanach dhomh-sa tha Tighearn nan sluagh ag radh. Buailidh mise am buachaill, agus bithidh an tréud air a sgapadh, agus tionndaidhidh mi mo làmh air a mhuinntir bhig" (Sech. xiii. 7). Is e an claidheamh e mu'n dubhairt Criosd féin,—"agus gearraidh e na bhloighdean e agus bheir e a chuibhrionn da maille ris na cealgairibh; an sin bithidh gul agus giasgan fhiacal" (Mat. xxiv. 51).

A bhraithre ionmhuinn cha'n i a choluinn a mhàin a ni an claidheamh-sa a lot, a bhriseas e na bloighdean,

tha a lot an anama le lot basmhor, — bàs siorruidh. Bithidh an corp agus an t-anam le cheile a bàsachach, 's gidheadh cha bhàsaich iad tre uile linntibh na bith-bhuantachd. An co-dhunadh ceadaichibh dhomh,—

(1.) *Air tùs labhairt ris an áois.*—Feudaidh cuid a bhi san éisdeachd ànns a' bheil na tri nithibh-sa a coinneachadh,—sean-áois,—a bhi gun Chriosd, agus a bhi lan aighir. O ma tha an leithid ga m' eisdeachd thugaibh fainear bhur slighean—a' bheil 'ur mire iomchuidh air creutair réusonta 'san t-suidheachadh ànns a' bheil sìbh. Nochd mi gu soilleir dhuibh as na Sgriobtuirean,—air tùs gu' bheil sibh air bhur dìteadh a cheana. 'San dara ait, gu' bheil claidheamh Iehòbhah ullamh. San tres àit gu 'm fàod e tuiteam oirbh aig àm air bith. Sa cheathramh àit nach d'thug Dia gealladh dhuibh gu'n cùm e air a h-ais a làmh. 'Sa choigeamh àit, gu 'm bi an t-àr na àr goirt. Thoir fainear uime sin am beil e réusonta dhuit a bhi creidsinn na breige—a bhi mealladh d'anama féin ag ràdh, sìth, sìth, 'n uair nach eil sìth idir ànn. An uine gheárr—théid thu air slighe na talmhuinn uile—agus an sin gheibh na labhair mi làn cho-lionadh —agus uime sin am beil e réusonta dhuit-sa a bhi ri mire? Tha thu na do sheasamh air bruaich ifrinn—'caitheamh do là gun Chriosd, gun ghuth agad air—'ga do mhireag féin ri faoineas—ag ìnnseadh sgéulachdan gun bhrigh, no ri fala-dhà is aimeadas! Och! tha do rireadh brigh,—a tháobh do leithid-sa,—ànn am briathran Sholaimh,—" mu ghaire thubhairt mi is cuthach e, agus mu shùgradh ciod a ni e" (Ecl. ii. 2). "Ann an gaire féin bithidh an cridhe brònach, agus is e deireadh an t-subhachais sin tuirse" (Gnath. xiv. 13).

(2.) *Labhram a nis ris an òige.*—Feudaidh gu bheil

cuid 'm eisdeachd anns 'm beil na tri nithe-sa a leanas a coinneachadh a chéile—tha iad òg—tha iad gun Chriosd—tha iad làn chridhealais. Guidheam oirbh mata sibh a thoirt fainear, a' bheil bhur chridhealas réusonta. Tha 'n claidheamh air a ghéurachadh airson àir ghoirt, an ion dhuibh-sa uime sin a bhi aighearach ?

Ceist I. Ach nach i 'n òige an t-àm gu cridhealas. Freag : Tha fhios agam air sin ; oir chi mi an t-uan òg a leumnaich air na cluaintibh le subhachas na h-òige—chi mi am meànn a deanamh mar an céudna—agus an searrach,—togaidh e a chasan an cruinn-leum, làn do shòlas agus do spreadhadh na h-òige. Ach cha 'n eil peacadh aca-sa mar a ta agad-sa—cha 'n eil ifrinn rompa-sa mar a ta romhad-sa. Ma thig thusa 'dh'ionnsuidh Chriosd gu sáorsa fhaotainn o chorruich Dhé, an sin chi thu d'a rireadh gur i 'n òige àm na cridhealais a ta co-sheasamh ann an sonas na sìthe a ghabhas an lorg so sealbh air do chridhe,—sonas co-chomuinn ri Dia, agus sonas dòchais na glòire a ta gu bhi air a foillseachadh.

Ceist II.—Ach dheanadh tusa dubhach brònach sinn ? Nach deanadh ?—Nar leagadh Dia. Is e uile a ta mise ag ràdh, gus an d'thig thusa dh'ionnsuidh Chriosd, gu' bheil do chridhealas mi-réusonta. Ach ma thig thu d'a ionnsuidh-sa, an sin bi cho subhach 'sa 's àill leat, oir cha 'n eil lughdachadh air do shubhachas, ma tha thu deanamh gàirdeachais ann an Dia ; agus air dhuit bàsachadh, gheibh thu lànachd do shòlas aig a dheas-làmh, agus subhachas an sin gu siorruidh (Salm xvi. 11).

Ceist III.—Ma tha mise gun Chriosd, cha dean a bhi dubhach mo thoirt d'a ionnsuidh, agus uime sin, nach eil e cho maith dhomh a bhi cho subhach is a's urrainn dhomh mar a tha mi. Freag. Tha e fior nach dean a

bhi dubhach do thoirt a dh'ionnsuidh Chriosd; ach gidheadh na 'm biodh tusa da rireadh air do dhùsgadh gu do ghláodh a chuir suas ri Dia, dh'fhéudadh gu'n eisdeadh èsan riut. Na 'm bitheadh sibh a srìth gu dhol a steach, theagamh gu 'm faigheadh sibh a steach. "Na 'm bitheadh rioghachd nèamh a' fulang ainneirt, ghlacadh 'luchd na h-ainneirt i le làmhachas-làidir" (Mat. xi. 12). O iarraibh macantas—iarraibh fireantachd, "féudaidh e bhith gu'n tearnair sibh-sa ànn an là feirge an Tighearna" (Seph. ii. 3). Ma dh'fhanas sibh far 'm bheil sibh, gu cinnteach caillear sibh. Ma dh'fhanas sibh ann an socair fheòlmhor—'a leantuinn shòlasan agus aighir an t-sáoghail-sa—agus a cuir cùl ri Criosd bithibh cinnteach gu 'm bàsaich sibh gu sìorruidh. "Dean gàirdeachas a dhuin' òig a' d'òige, agus deanadh do chridhe subhach thu ànn an laithibh d'òige, agus subhail ànn an slighibh do chridhe, agus ànn an sealladh do shula, ach biodh fhios agad air son so uile gu'n toir Dia a chum breitheanais thu" (Ecl, xi. 9, 10).

---

## SEARMOIN V.

### GAIRM AN T-SOISGEIL.

"Ribhse o fheara tha mi ag éigheach, agus tha mo ghuth ri cloinn nan dáoine."—GNATH. viii. 4.

1. *So agaibh briathran gliocais;* agus is e an Gliocas mu 'm beil iomradh againn an leabhar na 'n Gnáth-fhocal, 'ar Tighearn agus ar Slànuighear Iosa Criosd. Tha so soilleir 'o a bhriathraibh féin, mar a tha e'g radh, "féuch!

doirtidh mi mach mo Spiorad dhuibh" (i. 23). Oir is ànn aige-san a mhàin a ta tiodhlac an Spioraid Náoimh. A ris tha e ag ràdh—"bha mis aig an Tighearn ànn an toiseach a shlighe" (viii. 22). Agus a rìs "an sin bha mise aige mar neach a dh'altrumadh maille ris, agus bu mhi a thlachd gach là, a deanamh gairdeachais na fhianuis an comhnuidh" (viii. 30). Cha 'n urrainn so a bhi air a ràdh mu neach eile ach e féin—eadhon am Focal a bha maille ri Dia, agus is e Dia, agus leis an robh na h-uile nithe air an déanamh (Eoin. i. 1, 2, 3).

2. Thoir fainear na h-ionadan dh'ionnsuidh 'm bheil e dol leis a chuireadh. Air tùs tha e dol do 'n duthaich leis; agus an sin tha e dol suas air gach àirde leis, agus ag éigheach, agus an sin tha e dol sios làmh ris an t-slighe, ànn am meadhon nan rathad tha e na sheasamh." San dara àit, tha e dol do'n bhaile, agus a dol a dh'ionnsuidh nan geatachan far a' bheil an sluagh a' coinneachadh, gu an cuisean a rànnsachadh, agus an gnothaichean a choimhlionadh. An sin tha e dol air aghaidh air na sràidibh mòra dh'ionnsuidh a bhaile, agus ag éigheach aig gach dorus mar a tha e dol seachad. Mar so, 'o na rathaidibh mòra, agus na gàrachaibh, tha e dol mar an céudna do shràidibh, agus do chaol shraidibh a' bhaile; a giùlan na teachdaireachd bheannuichte.

3. *Thoir fainear an doigh ànns a bheil e a' cuireadh.* Tha e ag eigheach gu h-àrd—a' cuir a mach a ghutha—a seasamh agus ag eigheach—a' gairm agus a' togail suas a ghutha—coslach ri ceannaiche a tairsge a cheannachd, air tùs air a mhargadh, agus an sin 'o dhorus gu dorus. Is feudaidh e 'bhi le firinn air a ràdh, nach robh áon riamh dhiubh a bha cho dùrachdach a tairsge, agus cho iarrtasach gu'n gabhadh muinntir, agus a ta

Esan a tairsge, agus iarrtasach gu'n gabhadh muinntir ri beannachdan na slàinte. "Gabhaidh ars Esan mo theagasg, agus ni h-è airgeod agus eòlas thar an òr thaghta" (viii. 10).

4. *A rìs faicibh an doigh anns a' bheil e ga'n cuireadh.*—"Ribhse o fheara tha mi ag eigheach agus tha mo ghuth ri cloinn nan dáoine." Cha thairg na ceannaichean an cuid bathar, ach do chuid a dháoine a tha iad a meas a cheannaicheas uath'; ach tha Iosa a tairgse do na h-uile dháoine. Cait a' bheil àon do shliochd Adhaimh—neach a rugadh le mnáoi; tha an tairgse air a tabhairt dhàsan—an áon fhocal, an tì aig a' bheil cluasan a chum èisdeachd èisdeadh e.

Teagasg.—Tha Criosd 'ga thairgse féin mar Shlànuighear do 'n iomlan do n' chinneadh-dhaoìne.

I. Cha 'n eil fìrinn-dhùsgaidh eile ànns a Bhiobull cho druighteach ris an fhìrinn-sa. Gu coitchionn, tha muinntir do 'n bheachd gur ànns an lagh is mo tha do bhuaidh dùsgaidh—do bhrìgh gu bheil gach béul air a dhùnadh leis, agus an sáoghal uile air fháotainn ciontach fa chomhar Dhe; agus tha mi ag aideachadh gur e 'n lagh am meadhon a tha Dia, mar is trice a gnathachadh a chum so. Ach gidheadh ann am bheachd-sa, tha e ni's ro-dhruidhtiche a bhi faicinn Slanuighear co-ionann ri Dia gu saor ga thairgse féin do gach áon do na chinneadh dháoine. Tha ni-eigin cho ro dhruidhteach san eigh "ribhse o fheara tha mi ag éigheach, agus tha mo ghuth ri cloinn nan dáoine," agus gu 'm feudadh i cridhe 'thaiseachadh cho chruaìdh eadhon ris a chloich féin.

1. Na 'm biodh sibh beò an laithibh Noah, 'n uair a bha e togail na h-àirc, agus gu faiceadh sìbh an lóng mhòr ud ullamh, agus le dorus fosgailte a' cuireadh an

t-sáoghail gu léir gu fasgadh a ghabhail na seòmraichean farsuing—nach bu shealladh druidhteach so thar gach sealladh? seadh am b'urrainn dhuit amharc oire gun a bhi aig an àm chéudna smuanachadh air an tuil a bha gu sáoghal aingidh a sguabadh air falbh?

2. Na 'm biodh tu beò 'n uair a bha Iosa air an talamh, agus gu'm faiceadh tu e a marcachd air slios sliabh nan crann-oladh agus a seasamh air dha thighin am fradharc Ierusaleim agus a gul os-ceann a bhaile ag ràdh, "nam b'aithne dhuit eadhon dhuitse, air bheag sam bith ànn ad là so féin na nithe a bhuineas do d'shith! ach a nis a ta iad folaichte 'o d'shuilibh" (Luc. xix. 42). Nach mothaicheadh tu gu'n robh breitheanas eagalach gle dhlu do n' bhail' ud. A' sileadh e na deoir-ud gun áobhar? Cha shileadh, mur biodh è gu cinnteach a' faicinn truaighe mhòr a tighinn nach robh neach eile a' faicinn ach è féin.

3. Mar sin a chairdean ionmhuinn air do Iosa mar a ta e air a radh an so, a bhi ruith o àit gu àit—'o àitibh àrda dh' ionnsuidh nan roidean mora,—o na roidibh—mòra gu geatachaibh a bhaile—o na geatachaibh gu na dorsaibh agus ag èigheach le mòr chùram "ribhse o fheara tha mi 'g eigheach"—nach eil so a nochdadh gu bheil an cinneadh-dáoine gu léir càillte—gu bheil truaighe eagalach a feitheamh orra—oir an éigheadh e cho àrd, agus cho leanmhuinneach, mur bitheadh a chùis mar so.

Co-chuireamaid so riusan a ta na'n codal.

1. *Air tùs.—Thugabh fainear co tha' g éigheach ribh—gur e Gliocas.*—Iosa Criosd anns a' bheil uil ionmhasan a ghliocais agus an eòlais folaichte. "Ribhse O fheara tha mi 'g éigheach. Is minig, air do mhinisteirean

beantuinn ri bhur chridheachaibh le teagasg, a theid sibh dhachaidh ag ràdh O cha 'n eil ànn ach focal mìnistear —c'arson a chriothnaichinn roimh fhocal duine." Ach thoir thusa fainear, cha 'n e focal ministear ach focal Chriosd a ta 'n so—focal Aoin do 'n aithne do staid—do 'n aithne do chridhe agus do shlighe—do pheacaidh a chuireadh leat an gniomh am follais agus an uaigneas; seadh an diomhaireachd do chridhe—ag a bheil fios air an fheirge a ta ri teachd. "Ribhse O fheara 'ars esan' tha mi ag éigheach."

2. *San dara ait thoir fainear cia lion ionad ànns a' bheil e ag eìgheach riut.*—Anns na àitibh àrda, agus ànns na roidibh mòra, ànns na geatachaibh—aig dol a stigh a bhaile—far an tigear a steach air na dorsaibh. Agus nach eil so fior do 'ur táobh-sa? Nach eil sibh air bhur gairm leis a Bhìobull—ànns an teaghlach—an tigh na h-ùrnuigh? chaidh tu o àit gu àit ach lean e thu. Chaidh tu do ionadaibh cridhealais is fearaschuideachd,—do àitibh san robh peacadh air a chuir an gnìomh, ach lean e thu. Lean e thu air leabaidh na trioblaid—agus nach eil a chàora gu cinnteach an cunnart air do 'n Bhuachaille 'dhol cho fada da h-iarraidh.

3. *San tres àit faic cia cho àrd is a ta ghuth.* Tha e a togail suas a ghutha—tha e ag éigheach gu h-àrd, agus nach h-ànn mar so a tha e do d'tháobh fèin—nach do bhuail e gu labhar ag do dhorus, le rabhaidhean le freasdalaibh—le bàsaibh? Nach do bhuail e gu labhar le searmonachadh an fhocail,—agus eadhon ànn a bhi léughadh a Bhiobuill an uaigneas, nach robh guth Chriosd aig amannaibh, a labhairt ni 's labhra no tàirneanach.

(4.) Anns a cheathramh àit—tha e 'g éigheach ris na h-uile. Na 'n gláodhadh e ris an áois amhàin, an sin

dh'fheudadh an òige a ràdh, "cha 'n eagal dhuinne cha 'n eil féum againne air Slànuighear. Agus na 'm b'ànn amhàin ris an òige a labhradh è, dh'fháodadh an aois ànn 'ur measg a radh 'cha'n eil fèum againne air." Na 'n gláodhadh e ri áon bhuidheann air bith air leth, an sin dh'fháodadh buidheann eile a smuaineachadh, nach robh féum aca-sa air. Ach tha e 'g éigheach ribh uile ; cha 'n eil a h-aon a nis 'm eisdeachd, ris nach eil e ag éigheach. Uime sin tha na h-uile caillte—sean is òg, bochd is beartach. Ciod air bith 'ur beachd dhibh féin, tha fhios aig Iosa gu bheil sibh an staid chaillte, uime sin tha a ghlaodh ribh—"ribhse O fheara tha mi ag éigheach."

II. Is i mar àn céudna an fhirinn i is solasaiche 'm focal an Tighearna. Air do mhuinntir a ta air an dùsgadh a bhi cluinntinn mo Criosd, tha e gu minig a mèudachadh am bròin. Tha iad a faicinn gu' bheil e na Shlànuighear, mòr agus glòrmhor, ach tha fhios aca gu 'n do chuir iad cùl ris, agus eagal orra uime sin nach urrainn dhoibh a chaoidh fhaighinn gu bhi na Slànuighear dhoibhsan. Feudaidh gu 'n suidh iad sios, agus gun eisd iad mu thimchioll,—agus mu obair an àite n'am peacach, ach an deighe so uile is e their ìad riu féin—"ach a bheil so idir air mo Shonsa?" Uime sin, is e dìreach mo fhreagradh do 'n cheisd-sa, gu bheil Criosd air a thairgse mar Shlànuighear do na chinneadh dáoine ùile oir tha E féin ag ràdh, "ribhse O fheara tha mi ag eigheach." Ge d' nach biodh earrann eile anns a Bhiobull, gu peacaich a mhisneachadh gu thighinn gu sáor a dh'ionnsuidh Chriosd ach an earrann-sa bu leor i. Cha mhòr gu' bheil ni air bith eile a th' air a mhi-thuigsinn le muinntir neo-iompaichte, cho mòr ri sáor

ghràs an t-soisgeil. Tha sinn cho falamh dhe ànns an staid sa, agus nach h-urrainn sinn a chreidsinn gu' bheil Dia a tairgse Slànuighear dhuinne a ta olc agus ifrinn thoillteanach. O is brònach an ni, mar a chuireas dáoine an aghaidh an sonais féin, agus a dhiùltas iad a bhi creidsinn focail an Tighearna.

Tha uile shàmhlachan an t-seann Tiomnaidh a nochdadh gu' bheil an Slànuighear air a thairgse gu saor do na h-uile.

(1.) Bha 'n nathar umha air a togail am fianuis Israeil uile, air chor 's gu 'm fáodadh neach air bith àmharc, agus a bhi air a leigheas. Agus tha Criosd féin ag ìnnseadh dhuinn, gur ànn mar sin is éigin do mhac an duine bhi air a thogail suas, chum 'us ge be neach a chreideas ànn nach sgriosar e, ach gu 'm bi a bheatha mhaireannach aige" (Eoin. iii. 15).

(2.) Bha am Baile-dion togte air sliabh, le 'gheat-achaibh fosgailte a là agus a dh'oidhche a nochdadh an ni céudna. Ge b'e leis an àill, "teicheadh e a chum didein gu greim a dheanamh air an dòchas à chuireadh romhainn" (Eabh. vi. 18).

(3.) Thubhairt an t-aingeal an ni céudna aig Bethle-hem. "Na biodh eagal oirbh oir féuch a ta mi ag innseadh dhuibh deagh sgéil mhòr-aoibhneis, a bhitheas do 'n uile shluàgh" (Luc. ii. 10); agus cha 'n eil cuireadh am focal an Tighearna ni's sáoire no an cuireadh deireannach, "'ge b'e neach leis an aill gabhadh e uisge na beatha gu sáor" (Taisb. xxii. 17); agus a ris a réir briathran 'ar bónn-teagaisg— "ribhse o fheara tha mi ag éigheach." Cha 'n ànn, thoir fainear, do dhiabhoil a tha e 'ga thairgse féin, ach do dháoine—do na h-uile dháoine—do gach neach do

shliochd Adhaimh tha an Slànuighear a nis ga thairgse féin gu sáor—gun airgeod 'us gun luach. Cha 'n ànn do bhrigh maitheis air bith a ta comhnachadh ànnta-sa, no air sgàth athleasachaidh air bìth, a ni iad, ach direach do bhrigh gur créutairean caillte iad. Uime sin tha e ga thoirt féin gu sáor am fagus dhoibh—ach O tha iomadh ìnnleachd aig an diabhol gu do chumail air falbh o Criosd.

(1.) Their cuid, cha'n eil dòchas air bith dhomhsa. "Thubhairt thu cha 'n eil leigheas air a chùis a nis, oir ghràdhaich mi coigrich, agus 'nan déigh theid mi" (Ier. ii. 25). Chuir mi 'n gniomh a leithid do pheacanna mòra—tha mi air dol cho fada fodha an làthaich a pheacaidh—agus rinn mi seirbheis uin cho fada do m' anamiannaibh, agus nach eil maith air bith a bhi 'g iarraidh ormsa pilleadh, oir cha 'n eil dòchas air bith do m' tháobh-sa." Is e mo fhreagradh gu' bheil dòchas eadhon dhuit-sa; agus gu fáod do pheacaidh-sa eadhon, a bhi air am maitheadh air sgàth Chriosd; oir tha maitheanas tridsan. Carson uime sin a tha 'n Diabhol ga d' mhealladh? Fior, da rireadh, fáodaidh e bhi, gu'n deach thu fodha fada, an lathaich peacaidh—gu'n do sgrios thu thu féin, ach gidheadh an Criosd tha cabhair. Thainig e do 'n t-sáoghal air son do leithid; riutsa tha e labhairt na'm briathran-sa oir is ànn do na chinneadh-dáoine thu, agus tha Criosd air a thairgse gu sáor do gach áon do na chinneadh-dáoine—"ribhse O fheara tha mi ag éigheach."

(2.) Their neach eile, "ciod an umhail a ta agamsa do m' anam—ma tha e fior gu bheil anam agam; gus an là 'n duigh cha chualadh mi searmoin 's cha d'thug mi fainear focal do 'n Bhiobull, agus 's cha mho a tha

iarrtas air bith agam a' bhi cluinntinn mu Dhia—mu Chriòsd mu nithibh na siorruìdheachd." Is e mo fhreagradh, an deigh so uile, gu' bheil Criosd air a thairgse gu sáor eadhon dhuitsa. Ge d' nach eil cùram agadsa mu d'anam, tha cùram aig Criosd dheth agus tha e 'g iarraidh a sháoradh. Ge d' nach eil toil agadsa do Chriosd tha esan an geall air maith a dheanamh dhuitsa, agus a shlàinte bhuileachadh ort. Ge d' nach eil umhail agad-sa dhàsan tha umhail aig-sa dhùitsa, 'us tha a làmh nis sìnte mach dhuit. Cha d'thainig Criosd do'n t-sáoghal a chionn gu'n robh cùram aig muinntir do 'n anamaibh ach a chionn gu bheil sinn cáillte. Uime sin is e 'm mugha a ta eadar thusa agus càch, gu bheil thu ni's fhaide air seachran, agus uime sin tha Criosd ni's dùrachdaiche ga d' shireadh, air sheòl us, an diùgh gu'm fáod thu slàinte fháotainn. "Ribhse O fheara tha mi ag éigheach."

3. Ach tha thu ag ràdh na 'm biodh fhios agam gu bheil mi 'n aireamh nan dàoine taghta, thiginn, ach tha mi fo amharas nach eil." Is e mo fhreagradh, nach d'thainig áon riàmh a dh'ionnsuidh Chriosd a chionn fhios a bhi aige roimh làimh, è a bhi 'm measg nan dáoine taghta. Tha e gu cinnteach fior gu'n do thagh Dia dhe fhior ghean maith féin, cuid a chum na beatha maireannaich ach cha d'fhuair áon diu a mach e gus an d'thàinig iad d'a ionnsuidh. Cha 'n eil e an earrann air bith do fhocal ag gairm nan dáoine taghta d'a ionnsuidh; agus uime sin cha 'n i cheisd a' bheil thusa do na dáoine taghta, ach a 'bheil thu do na chinneadh-dáoine?

4. Their neach eile, "na 'm faicinn m'ainm ànns a Bhiobull chreidinn gu' bheil Criosd ag iarraidh mo sháoradh. 'N uair a ghairm Criosd Sachéus thuirt e

ris, " a Shachéuis thig a nùas ; " ghairm e air ainm e, agus thainig e a nùas air bàll ;— agus na 'n gairmeadh e air m'àinm mise, ruithinn air bàll d'a ionnsuidh. Tha e mata ga d'ghairm-sa eadhon air d'àinm, oir tha e ag ràdh, " ribhse O fheara tha mi ag eigheach." Gu so fhaicinn ni's soilleire—na 'n sgrìobhadh Criosd sios ainm gach bean, 'us duine a ta air an t-sáoghal gu cinnteach bhiodh d'ainmsa na 'm measg. Ach an àite dha gach ainm air leth a chuir sios, ciod a rinn e ?—chuir e sios comhla iad ann am briathraibh a ta filleadh annta gach bean gach duine, agus gach leanabh, cho chinnteach 's ge d' bhiodh gach áon air àinmeachadh air leth ;" ribhse " ars' ésan " *O fheara,* tha mi ag éigheach, agus tha mo ghuth *ri cloinn nan dáoine.*" Tha uime sin d'ainmse ànns a Bhiobull, oir thubhairt e, " searmonaichibh an soisgeul do gach dùil " (Marc. xvi. 15).

5. O, tha thu ag ràdh, " na 'm b'urrainn mi' aithreachas a dheanamh agus creidsinn, an sin bhiodh Criosd sáor dhomh, ach so cha 'n eil e 'm chomas, a dheanamh." Feoraicheam, nach ànn do na chinneadh dáoine thu, eadhon mu 'm beil thu idir a creidsinn, agus m feadh a tha thu fathast an staid neo-iompaichte ? Mu 's ànn, tha Criosd air a thairgse dhuit-sa eadhon mu 'm beil thu deanamh aithreachais. Agus eadhon do'n chreideach, cha'n ann a chionn gu'n d'rinn e aithreachas, a tha Criosd air a thairgse dha, ach a chionn gu' bheil e na pheacach càillte. " Ribhse o fheara tha mi ag eigheach."

6. Ach tha eagal orm gu' bheil an t-àm air dol seachad. Am maidne na h-oige, tha mi làn-chreidsinn gu'n robh Criosd air a thairgse dhomh, ach tha eagal orm

gu bheil an t-àm a nis air dol seachad. Ach nach h-ànn do 'n chinneadh-dáoine thu?—nach duine thu? O mata, ge d' tha e fior gu'n do dhiult thu e iomadh là 's bliadhna, gidheadh tha e fathast ga thairgse féin dhuit. Cha do thairg se e féin riamh dhuit airson maitheis air bith a tà, na bhà annadsa, ach a chionn gu'n robh thu càillte. Tha thu mar sin fathast; agus do bhrigh gu bheil, uime sin tha esan fathast ga thairgse féin dhuit. "Ribhse O fheara tha mi ag eigheach."

A nis mata tha mi gabhail a chothrom-sa, agus a' tairgse Chriosd le uile shochairibh do gach anam ànns a choimh-thional-sa. Do gach fear, bean, 'us leanabh, tha mi nis an ainm mo Thighearna ga 'thairgse gu sáor, gu bhi dhuibh mar urras—mar fhìreantachd, mar fhasgadh —mar 'ur neart. Tha mi leagadh còrd an t-soisgeil sios cho ìosal, agus gu 'm fáod peacaich cosmhuil ri Sachéus, a bha iosal na phearsa, gréim a dheanamh air. O mata a' bheil áon air bith an so a ni' gréim air Criosd, agus a ghabhas ris, mar an t-áon Slánuighear.

III. *Is i an fhirinn-sa, an fhirinn dhitidh a 's mo 'm focal an Tighearna.*

Ma tha Criosd air a thairgse gu sáor do na h-uile dháoine, tha e soilleir, gu'n cuirear gu cinnteach an gniomh air gach áon a bhásaicheas gun a bhi dùnadh ris, a bhìnn eagalach-sin a ta air a bagradh orra-san a dhiultas Mac Dhé. "Esan a pheacaicheas a 'm aghaidh-sa ni e cron d' a anam féin, iadsan uile a dh'fhuathaicheas mi gràdhaichidh iad am bàs (Gnath. viii. 36). O is brònach an ni ri innseadh e, gu' bheil a cheart fhirinn a ta na beatha do gach anam a ta creidsinn, 'na bàs do gach anam mì-chreideach. "Is e so an diteadh" (2 Cor. ii. 15). An uair a sheasas na Geintilich 'o na h-Innsean—

'o Africa—o China aig cathair-breitheanais Dhé—muinntir nach d'fhuair tairgse riamh do Chriosd, cha bhi an dìteadh-sa idir mar dhiteadh na dréam a bhàsaich na'm peacannaibh, fo eisdeachd an t-soisgeil. Cha bhi diteadh Thiruis agus Shidoin air an là mhòr idir cho tròm, ri diteadh Choràsin—Bhethsaida—agus Chaparnaim.

O tha sibh gun leithsgeul air bith fa chomhar Dhé ma théid sibh an diugh dhachaidh gun Chriosd agus gun Slàinte. Tha còrd an t-soisgeil air an là-sa, air a leagadh sios cho iosal do gach áon dhibh, agus ma dh'fhalbhas sibh gun ghréim a dheanamh air, bithidh bhur dìteadh ro-mhòr air an là-dheireannach. "Mar biodh Criosd air tighinn agus air labhairt ribh, cha bhiodh peacadh agaibh, ach a nis cha 'n eil leithsgeul ar peacaidh agaibh" (Eoin xv. 22).

Ceisd.—Ciod a ni mi? Tha mo chridhe cho chruaidh 'us nach urrainn mi creidsinn. Tha mo chridhe cho cheangailte ris an t-saoghal 'us nach urrainn mi thighinn a dh'ionnsuidh Chriosd. Rugadh mar so mi. Freag: Cha 'n eil so ach ag àntromachadh do chionta. Ro fhior tha e, gu'n d'rugadh mar so thù, agus gu' bheil do chridhe mar charraig ailbhinn, ach an àit a bhi na leithsgeul dhuit, is e so a cheart bhónn air am bi thu air do dhiteadh le Dia—do bhrìgh gu'n robh thu mar so o d'òige, cruaidh-chridheach mi-chreideach. Na'n abradh gaduiche ri breitheamh tàlmhaidh—agus e a' tagradh a chùis—agus a gabhail a leithsgeul féin, gu'n robh e riamh ris a mheirle—gu 'n robh e mar chleachdadh aige o áois òige 'bhi goid,—nach h-ann a dh'antromaicheadh so a chiont? Agus is ànn direach mar so, a tha a chùis a' d' tháobh-sa.

O Mhuinntir, na 'm bàsaicheadh sibh gun am Fear-

sáoraidh a bhi riamh air a thairgse dhuibh, bhiodh ifrinn ni b'fhasa ghiùlain no bhitheas i. O mata, fagaidh sibh 'n tigh-sa 'n diugh áon chuid a diùltadh, no deanamh gàirdeachais ànn an Criosd ;—air bhur tearnadh, air neo ni's càillte no bha sibh riàmh. Cha 'n eil áon dhibh a ta 'ga dhiultadh air nach luidh ciont na Sàbaid-sa—nach coinnich an t-searmoin-sa fhathast. "Thugaibh an aire nach diult sibh ésan a ta labhairt." "Cionnus a théid sinne as, mu ni sinn dìmeas air slàinte cho mòr" (Eabh. ii. 3, xii. 25.)

---

## SEARMOIN VI.

### EÒIN A' SEARMONACHADH CHRIOSD.

"An ni a bha ann o thùs, an ni a chualadh sinne agus a chunnaic sìnn, le ar sùilibh, air an d'amhairc sinn, agus a làimhsich ar làmha, a tháobh focail na beatha.

"Oir dh' fhoillicheadh a' bheatha, agus chunnaic sinne i agus tha sinn a deanamh fianuis agus a cuir an ceill duibhse na beatha maireannaich ud, a bha maille ris an athair, agus a dh' fhòillsicheadh dhuinne.

"An ni a chunnaic agus a chualadh sinn, tha sinn a cuir an céill dùibhse, chùm gu'm bi agaibhsa mar an ceudna comunn ruinne, agus gu firinneach tha 'ar comunn-ne ris an Athair, agus ri Mhac Iosa Criosd.

"Agus tha sinn a' sgrìobhadh na nithe-sa do 'ur n-ionnsuidh, chùm gu'm bi bhur gàirdeachas coimhlionta."—1 Eoin i. 1—4.

Tha againn an so—

I. Air tùs, am bónn-teagaisg a bh'aig Eóin—Iosa Criosd, agus esan air a chéusadh. "An ni a chunnaic agus a chualadh sinn, tha sinn a'cuir an céill duibhse.' Is ànn air a cheart doigh-sa, a theagaisg Eoin Baiste; "Feuch Uàn Dé a ta toirt air falbh peacaidh an t-sáo-

ghail !" (Eoin i. 29). Sheòl e iad a dh' ionnsuidh Iosa. Is ànn air a mhodh chéudna, a shearmonaich Philip; "chaidh Philip sìos do bhaile Shamària agus shearmonaich e Criosd doibh" (Gniomh. viii. 5). Agus air dha an Caillteanach a choinneachadh rinn e 'n ni céudna; "shearmonaich e Iosa dha." A rìs, is ann air a mhodh-sa, a shearmonaich Pòl; "chuir mi romham," ars èsan, "gun eòlas a ghabhail air ni sam bith 'nur measg, ach air Iosa Criosd, agus esan air a chéusadh" (1 Cor. ii. 2). B'e so toiseach agus deireadh a theagaisg. B'e so mar an céudna toiseach agus deireadh teagaisg Eoin,—eadhon a bhi 'cuir an céill na chunnaic, na chualadh, na laimhsich a làmhan do Emanueil—b'e so an ni mòr a bh'aige ànns an amharc—toiseach agus deireadh a theagaisg. Air da fios a bhi aige gu'n robh Iosa cosmhuil ris a bhocsa alabastair làn do oladh spicnaird ro-luachmhoir" (Marc xiv. 3), rinn e uile dhichioll chùm a bhriseadh, gus an táomadh an deagh spisreadh a mach, a chùm is gu'm biodh peacaich a tha fannachadh air an tarruing dlù leis an fhàile chùbhraidh. Rinn e a dhichioll chum "na ceanglaichean mirrh" fhuasgladh do pheacaich, chùm is gu'm biodh iad air an tàlaidh le taitneas an deagh bholaidh. Ghiulain e leis e ge b'e ionad do'n deach e; bha fhios aige gu'm b'e Criosd iocshlaint Ghileaid agusuime sin dh'oidhirpich e air an iocshlaint-sa a chuir fa chomhar anamanan a bha tinn a chùm agus mar sin, gu'm biodh iad air an slànachadh.

1. *Tha e labhairt an toiseach mu a shiorruidheachd.* An ni a bha ànn o thùs. "Anns an toiseach bha 'm focal"—"Mu 'n robh Abrahàm ànn A TA MISE" (Eoin viii. 58). Bha cuimhne aige mar an céudna cionnus a thubhairt Iosa ànns an ùrnuigh, "glòraich mi leis a ghlòir a bha agam maille riut, mu'n robh an sáoghal

ànn." "Ghràdhaich thu mi mun do leagadh bunaite an domhainn" (Eoin xvii. 24). Mar so bha fhios aig Eoin, gum b'e an Aon Shiorruidh e,—a bha ròimh 'na h-uile nithibh, agus leis an robh na h-uile nithe air an deanamh. Leis-sa chruthaich Dia an sáoghal, agus aig a cheart uair a bha e na luidhe air uchd, bha fhios aig Eoin gu'm b'e an Ti neo-chruthaichte e. Bha fhios aig Eoin air so, agus bu toigh leis a bhi ghnàth a deanamh iomraidh air, agus a bhi 'ga dheanamh aithnichte. Agus uime sin, a mhuinntir ionmhuinn ma tha sibhse mar an céudna a luidhe air uchd Iosa, biodh fhios agaibh, gu'n d'thainig sibh a dh'ionnsuidh Aoin neo-chruthaichte —a dh'ionnsuidh aoin Shiorruidh.

2. *A ris tha e 'g innseadh gu'n robh e maille ris an Athair.* Bha fhios aig Eòin o (Gnath. viii. 30) gu'n robh Iosa maille ris an Athair. "An sin bha mise aige mar neach a dh'altrumadh maille ris, agus bu mhi a thlachd gach là, a deanamh gàirdeachais 'na fhianuis an còmhnuidh. Chual e Iosa ag innseadh iomadh do dhiomhaireachdan an Athar o 'n d'aithnich e gu'n robh e maille ris, "oir na h-uile nithe a chuala mi o m' Athair "ars esan" thug mi fios duibhse orra" (Eoin xv. 15). Chual' e Iosa ag radh gu soilleir, "thainig mi a mach o'n Athair, agus tha mi air teachd a chùm an t-sáoghail, a rìs tha mi fagail an t-sàoghail agus a dol a chùm an Athar" (Eoin xvi. 28). Mhothaich e eadhon 'n uair a bha e 'glanadh a chosan gum b'e dlù chompanach Iehòbhah. Eadhon air a chrànn-chéusaidh, agus a chosan agus a làmhan a sileadh fola,—eadhon mar so, air a chràdh mar bha e, "mar gum bu chnuimh, agus nach bu duin 'e," (Salm xxii. 6), mhothaich Eoin gum b'e dlù chompanach Iehobhah e, agus shearmoinich e so. O

'bheil thusa mar an céudna ag amharc ris? "Am faca tu a ghlòir mar ghlòir aoin ghin Mhic an Athar, làn gràis agus firinn?" O anam a ta air do luasgadh a nùnn agus a nàll, is e so ésan a ta air teachd gu do thearnadh.

3. *San tres ait is esan a bheatha mhaireannach.* Bha fhios aig Eoin, gum b'e Iosa cruithfhear gach ni ànns a' bheil beatha—nach eil duine no ainmhidh no eun air iteig, nach d'fhuair, gach áon diubh, a bheatha o Emanuel. Chunnaic e Iosa a' togail Lasaruis o na màirbh; agus bha fhios aige mar an céudna gur e ughdair beatha ànns an anam e; oir chual e Iosa ag ràdh "mar a ta 'n t-Athair a dùsgadh agus a' beothachadh nam màrbh, is amhuil sin a ta 'm Mac a' beothachadh an dream is àill leis" (Eoin v. 21). "Is aithne do mo cháoraich mo ghuth"—"agus bheir mi a bheatha mhaireannach dhoibh" (Eoin x. 28). Mar an céudna chual se e ag radh "Is mise an t-slighe an fhìrinn agus a bheatha," seadh agus mhothaich e na anam, gum b'e a Bheatha-mhaireannach è. Air a mhaduinn air an robh e maille ri Athair Sebedee anns an luing a càramh an lìn agus air an dubhairt Iosa ris, "lean mise," chaidh a bheatha steach a dh'ionnsuidh anama agus dh'fhan i ànn, na tobar beatha. B'e Chriosd uime sin a bheatha, agus rinn e aithnichte è mar a bheatha. Eadhon 'n uair a chunnaic e a bàsachadh e,—aghaidh air glasadh, a làm-han agus a chosan rag; a chorp prìseil cho fuar ris an uaigh ànns an robh e air a leagadh, gidheadh mhothaich e gum b'e an Ti Shiorruidh E,—a Bheatha Mhair-eannach. O Mhuinntir ionmhuin a bheil sibhse creid-sinn gur e beatha 'n t-sáoghail e? Nach eil cuid an so a tha a mothachadh an anamanan 'bhi màrbh—màrbh

an ùrnuigh—màrbh am moladh. O amhaircibh airsan a ta Eoin a' moladh dhuibh. A dh'easbhuidh air, cha 'n eil ach bàs. O duinibh ris, agus bithidh bhur n-anamanan beò, bithith sibh beò gu siorruidh.

4. *'Sa cheathramh ait tha e a nochdadh gu' bheil e air fhoillseachadh.* O mhuinntir ionmhuinn, mar biodh Iosa air fhoillseachadh cha bhiodh sibh a cháoidh air bhur tearnadh,—agus bhiodh e lán-cheart do Dhia a chumail na uchd, an neàmhnad a ghleidheadh na ionad, air righ-chathair nèamh. Ge d' dheanadh e so, mhaireadh èsan mar a tà e glòrmhor, ach luidheadh sinne sìos an ifrinn dhian loisgeach. No 'm fanadh a Bheathamhaireannach ud a bha maille ris an Athair ànn an glòir, an sin ghiùlaineadh tusa, agus mise, am mallachd a thoill sinn. Ach dh'fhoillsicheadh e ;—" dh'fhoillsicheadh Dia san fheòil, dh'fhireanaicheadh e san Spiorad chunncas le ainglibh e, shearmonaicheadh e do na Cinnich chreideadh ànn air an t-sáoghal ghabhadh suas e a chum gloire " (1 Tim. iii. 16). Chunnaic Eoin è ; chunnaic e a ghnùis mhaisich—chunnaic e a ghlòir mar ghloir aoin ghin Mhic an Athar, lan gràs agus firinn. Chunnaic e a Ghrian-sa air a sgéudachadh le feòil ach gidheadh, trid an robh glòir na diadhachd a dealradh a mach. Chunnaic e air a bhéinn e 'n uair a dhealraich a ghnùis mar a ghrian ; chunnaic e 'sa ghàradh e, agus e na luidhe air an talamh ; chunnaic e air a chrànn e, crochta eadar neàmh agus talamh,—dh'amhairc e air—air a ghnùis nèamhaidh —choinnich suil ri suil. *Chual e mar an céudna* E. Chual' e a cheart ghuth a thubhairt " biodh solus ànn, agus bha solus ànn ! " Chual' e an guth " a bha cosmhuil ri fuaim mhòran uisgeachan "—a bhriathran gràsmhor—a bhriathran gràsmhoı a tháobh Dhé agus slighe

na sìthe. Chuala se e ag ràdh ri peacach, bi do dheagh mhisneach tha do pheacaidh air am maitheadh dhuit." *Laimhsich se e mar an ceudna.* Chuir e a 'làmh na làmh—a ghairdean na ghairdean—a cheann air uchd. Fáodaidh gu'n do laimhsich e a chorp an deigh a bhi air a thoirt a nuas de na chrànn,—eadhon corp fuar Emanueil. O mhuinntìr ionmhuinn is e Criosd air fhoillseachadh a tha sinne searmonachadh dhuibh ; cha 'n e am Mac an uchd an Athar—cha sháoradh so thù—ach Iosa air fhoillseachadh ànns an fheòil. Uime sin, is e Mac Dhé beo, agus a' bàsachadh ann an nadur an duine airson pheacach—is ésan a tha sinn a' cuir an ceill duibh.

Fòghluim mata an fhior dhoigh air sìth fháotainn do d'anam. Is ànn le bhi 'g amharc ri Iosa mar a ta e air fhoillseachadh. Tha cuid a smuaineachadh gu'm faigh iad sìth le bhi ag amharc a steach a' dh'ionnsuidh an cridheachan féin ; tha do shuil suidhichte an sud ; tha thu rannsachach gach faireachadh, agus bhiodh tu làn gàirdeachais, na'm mothaichadh tu do chridhe cruaidh a' taiseachadh—a tionndadh gu Dia, na'm faigheadh tu áon shealladh a dh'iomhaigh Iosa na do chridhe, ach cha'n fhaigh ; cha'n eil thu fáotainn annad féin ach dorchadas. O mhuinntir ionmhuinn cha'n ànn mar so a gheibh sibh sìth. Féumaidh sibh bhur sùil a thionndadh uaibh féin gu h-iomlan, agus amharc ri Criosd mar a ta e air fhoillseachadh. O mata thugibh fainear teisteas Dé mu thimchioll a Mhic,—anns a bheil cridhe Iosa—obair Iosa—gràs Iosa air am foillseachadh. Thoir thusa fainear iad le suil d'inntinn gus an lionar do shùil agus an sin glaodh ri Dia airson an Spioraid, a chùm gum beannaich e am foillseachadh, agus an sin air bàll 's gu bheil thu deònach a bhi creidsinn na th'air a labhairt

mu thimchioll Iosa, aig a cheart àm sin, feudaidh tu do dheoir a shiabadh air falbh, agus an aite d'osnaidhean, a bhi seinn oran molaidh.

II. *Faic a nis a chrioch a bh'aig Eoin ann 'a bhi searmonachadh Chriosd.*

1. " A chum gu'm bi agaibhse mar an céudna comunn maille ruinne." Tha comunn a bhi againn ri neach—a ciallachadh nithe a bhi coitchionn dhuinn. Agus mar sin tha sinn a' léughadh mu na céud Chriosduidhean " gu'n robh aca áon chridhe agus áon anam, agus ni mò a thubhairt neach air bith dhiùbh gu'm bu leis féin aon ni a shealbhaich e, ach *bha na h-uile nithe coitchionn aca* " (Gniomh. iv. 32). Bha 'm máoin coitchionn—phàirtich iad sin a bh' aca ri áon a chéile—agus is e so a bha Eoin ag iarruidh a tháobh nithe spioradail, gu'm biodh comhpairt againn de a nithe spiòradail—agus tomhas air a shealbhachadh leis gach áon.

(1.) *Air tùs gum biodh agaibh maitheanas.* Tha cuid do'n bheachd gur ni do-dhèanta gu'm faigheadh iadsan am maitheanas a fhuair na h-abstoil—agus gu'm bu dàna 'n ni dhoibh smuanachadh air. Ach nach eil e ni's dàna a ràdh gu bheil Eoin na bhréugair, agus gu bheil an Spiorad Náomh na bhréugair?—oir tha e ag ràdh gu soilleir, gu'm b'e mhiann agus crioch a shearmonachaidh, gu'm biodh co-chomunn agaibh risan. Seadh a pheacaich tha maitheanas cho sáor dhùitsa, agus a bha e dhasan; ni an fhuil a rinn esan glan, thusa 'ghlanadh cho geal ri sneachda. Bha Eoin cho féumnach air Criosd agus a tà an áon is truaillidh an so. O mata amhairc air Iosa mar a ta e air fhoillseachadh; glan do shùil o mhi-chreideamh, agus amhairc ris mar a ta e gu sáor air fhoillseachadh agus gheibh thu gu'

bheil maitheanas cho sáor dhuitsa agus a bha e do Eoin.

2. *'San dara àit gáol Iosa.* B'e Eoin an deisciobuill a b' ionmhuinn le Iosa,—mar a b'e Dàniel, am faidh "a ghràdhaich e cho mòr" (Daniel ix. 23). Aig an t-suipeir dheireannach aig an robh Iosa air thalamh, luidh Eoin air uchd—cha robh neach eile a bha cho dlù dha chridhe, 's a bha Eoin. Tha thusa a nis a smuaineachadh, gur ni eucomasach dhuitsa, a leithid 'a ni mhealltuinn, agus uime sin tha cuid dhibh a seasamh fad air fàlbh agus fo eagal. Ach sibhse mar an céudna, ma dh' amhairceas sibh risan a ta Eoin a nochdadh dhuibh,—agus ma chreideas sibh teisteas Dé mu thimchioll Iosa—meallaidh sibhse mar an céudna a ghràdh, —cosmhuil ri Eoin bithidh sibh gu mòr air bhur gràdhachadh. Gheibh iadsan a's mo chreideas an tuilleadh de' gháol,—an tuilleadh fagusgachd dhà—a' cuir tre chreideamh mur gum b'eadh an ceann air uchd; mar a chuireas iad an seadh ni's mò, 'n uair "a chi iad è mar a tà E." Ach mar creid thu ach ro bheag, ni so do chumail fada air falbh uaith.

3. *'San tres àit a chùm gu'm buineadh Dia riu gu h-Athaireil mar a bhuin e ri Eoin féin.* Mhothaich Eoin gu'n robh Dia a buntuinn air iomadh doigh iongantach ris. Mhothaich e "gu'n robh an Treabhaiche air iomadh doigh a glanadh na géige" (Eoin xv. 2). Bha e na ghéug a bha giùlan toraidh, agus ghlan an Treabhaiche e chum gu'n giulaineadh e 'n tuilleadh toraidh. Chaidh a chuir do Phatmos 'n uair a bha e áosda, agus mar tha cuid ag ràdh bha e na thraill a' sáothrachadh ànns na meinnean a bha san eilean. Mar so bha e "na chompanach ann an àmhghar" (Taisb. i. 9). Ach gidheadh,

bha gu cinnteach gràdh Dhé air a shealbhachadh leis gu mòr na anam; oir mar a ta sinn a fòghluim bha iomadh foillseachadh milis aige air Criosd an àm a thrioblaid, agus fadheoidh bha e le gàirdeachas air a sháoradh uaipe gu léir. Mhothaich e mar so air doigh sònruichte, Dia a buntuinn ris mar Athair, seadh agus mothaichidh tusa an ni céudna, ma dh'amhairceas tù far an d'amhairc èsan, ma chreideas tu mar a chreid èsan, agus mar sin gheibh thusa, mar a fhuair èsan —gu' bheil Athair agad air nèamh, ag a' bheil cùram dhiot,—a smachdaicheas tu an tomhas—" a choisgeas a gháoth gharbh, ànn an là na gáoithe 'n ear" (Isa. xxvii. 8), agus a ghleitheas tu fa chomhar a rìoghachd nèamhaidh.

4. 'S a cheathramh àit a chum gu'm biodh co-chomunn aca ris an Athair. O mhuinntir ionmhuinn tha so na ni cho iongantach us nach creidinn e, mar biodh e air a mhothachadh leam—sin ri radh gu'm faigheadh cnuimh ifrinn-thoillteannach comhpairt do làthaireachd an Tighearna. O àird' agus doimhne gràdh Dhé, tha e dol thar gach uil' eòlas!

1. Air tùs, tha comunn ag a phobull ris ann na náomhachd. Cha'n eil srad do náomhachd Dhé aig an duine a tháobh naduir. Tha seòrsa do mhaitheas aige. Tha e, fáodaidh e bhi, coimhneil taitneach na dhoigh, agus foighidneach agus ciùin na nádur,—agus fáodaidh e mar an céudna 'bhi firinneach 'na ghnothaichean, gu'n a bhi na bhreugair no na mheirleach; ach an déigh so uile, am feagh agus a tha thu ann an staid nàduir, cha'n eil srad do fhior náomhachd a comhnuchadh annad; cha'n eil ni annad de'n fhuath sin an aghaidh peacaidh, a tha ann an Dia, no dhe'n teas ghràdh-sin a ta ànnsan da sin a tha maiseach—fior-ghlan—náomh. Ach air bàll air dhuit

a bhi creidsinn ànn an Criosd, tha thu fáotainn an Spioraid Náoimh—tha an Spiorad a tha'n uchd neo-chriochnach an Athar, air bàll a comhnuchadh annadsa air sheòl agus gu' bheil comhpairt agad do náomhachd Dhè—eadhon "do naduir na Diadhachd féin." Cha'n e, thoir fainear, gu'm beil thusa cho náomh ri Dia, ach gu bheil an t-áon nadur náomh-sin, a tha ànn an cridhe Dhé air a thoirt mar an céudna dhuitse. Nach eil do chridhe, uime sin a plosgartaich gu' bhi ni's náomha? Ma thà, amhairc ri Iosa, agus fan ànn, agus gheibh thu an Spiorad sin a ta comhnuchadh an Dia féin.

2. A ris tha comunn aca ris na ghàirdeachas. Cha'n eil gàirdeachas ànn cosmhuil ri gàirdeachas Dhé. Tha e na ghàirdeachas neo-chriochnach—iomlan—siorruidh agus fiorghlan. Is solus e gun dorchadas air bith; siothchail gu'n ni air bith as urrainn bruaithlean a chuir air. Tha neòil agus dorchadas timchioll air féin, theid teine doinionn roimh a ghnùis, ach an táobh a stigh tha sìth do-labhairt, neo-chaochlaideach,—agus an tomhas, tha comhpairt aig a chreideach do'n ghàirdeachas-sa. Ainmichidh sinn cuid do na nithe a ta air am filleadh ànn. Air tùs, tha na h-uile nithe a tachairt a réir deagh-ghin a thoile. Roimh-orduich e na h-uile nithe a thig gu crìch. Uime sin cha tig ni air bith gun fhios dha; tha e fior gu' bheil iomadh ni a tachairt a tha graineil na shealladh; ach gidheadh a tháobh nan criochan, a th'aige 'san amharc, tha na h-uile nithe ag oibreachadh chum a bhi 'gan coimhlionadh—agus san iomlan diubh tha mòr thlachd aige. A nis ma thainig thu dh'ionnsuidh Chriosd, blaisidh tu air boinnean do'n ghàirdeachas-sa; —amhaircidh tu air gach ni tha tachairt le ciuineachd, a mothachadh áoibhneis náomh, air dhuit fhios a bhi

agad, gu'n seas rùintean t-Athar agus iadsan amhàin. A ris, "tha gàirdeachas an lathair aingle Dhé airson áon pheacach a ni aithreachas" (Luc. xv. 10). Agus cha'n eil teagamh agam, nach eil gàirdeachas Dhé féin gu mòr a co-sheasamh an so,—eadhon a bhi faicinn anamanan air an toirt do ionnsuidh. Tha e gabhail àrd thlachd ànn a bhi tearnadh—ànn a bhi nochdadh tròcair. Tha gàirdeachas air gu cinnteach do bhrigh gur h-urrainn e tearnadh co-fhreagrach ri ghlòir, agus ma thainig thusa gu Criosd, ni thu gàirdeachas an so mar an céudna.

3. 'San tres ait tha comunn aca ri Mhac.

(1.) Tha comhpairt againn do fhìreantachd. Bha peacadh air a mheas da,—air a chuir as a leth,—"peacanna mhòran;" agus is e so a dh'áobharaich a chruaidh-ghleac ànns a ghàradh, agus air a chrànn-chéusaidh. Ach bha a chomhfhurtachd-sa aige, "gu'n robh èsan am fagus a dh'fhìreanaicheas e" (Isa. l. 8). Agus an ùine ghéarr, gu'm faigheadh so coimhlionadh. Ach air tùs dhoirteadh fearg Dhé air, agus ghabh ceartas Iehòbhah làn dioladh dhe,—chaidh am boinne deireannach do shoithichean a chorruich a dhortadh air. Mar sin dh'fhireanaicheadh e o gach ni a bha air a mheas dà; dh'fhàg e as a dheigh iad maille ris an áodach mhairbh a bha uime. A' bheil thu creidsinn an teisteis-sa mu thimchioll a Mhic—agus a' bheil thu dlù-leantuinn ris mar do Shlànuighear? Ma tha, a ta co-chomunn agad ris; tha thu air d'fhìreanachadh ànn agus cionta do pheacaidh gu h-iomlan air a thogail air falbh. Cha'n eil boinne ann an soithichean corruich Iehobhah dhàsan, agus uime sin cha'n eil boinne annta dhuitse, tha thu air d'fhìreanachadh o na h-uile nithe.

(2.) Tha comhpairt againn ann a uchdmhacachd mar an céudna. 'N uair a bha Iosa dol suas gu Nèamh thubhairt E "tha mi dol a dh'ionnsuidh m' Athar." Air dha dol a steach do Neamh thubhairt Dia "Is tu mo Mhac, suidh air mo dheas làimh, gus an cuir mi do naimhdean nan stòl fo d'chosaibh" (Salm cx. 1). O bu shòlasach an ni e, a bhi dealachadh ri gruaim, agus truaighean an t-sáoghail-sa chùm a bhi sealbhachadh co-chomuinn Athar. An àit crùn sgithich fhuair e crùn glòire, agus an àit a bhi fulang corruich Dhé shealbhaich e a nis gràdh Athar. Gheibh sibhse mar an céudna a leithid, —sibhse a ta creidsinn ànn. Tha comunn agaibh ris a Mhac—tha comhpairt agaibh na uchdmhacachd; tha e 'g radh, "tha mi dol a dh'ionnsuidh m' Athar féin agus 'ur n-Athar-sa" (Eoin xx. 17). Is e bhur n-Athair-sa e mar is e Athair-sa e; bhur Dia-sa mar is è a Dhia-sa e. O ciod am mugha a ta 'n so—neach a bha na oighre air ifrinn, a nis na oighre air Dia, agus na cho-oighre maille ri Criosd—gu Dia a mhealltuinn, agus còir mic a bhi aige ànn! Is i siorruidheachd amhàin a làn-nochdas dhuibh, ciod a ta air fhilleadh san fhocal-sa, "oighre air Dia" (Romh. viii. 17).

4. 'San tres ait làn áoibhneis. Cha lion sòlasan eile sinn. Cha dhean sòlasan na beatha-sa ach earrainn bheag do'n anam a lionadh. Airgiod, taighean, talamh, ceòl, cairdean—cha lion iad so, cha'n eil iad ach mar bhoinnean sòlais. Ach a bhi creidsinn ànn an Criosd, mar a ta e air fhoillseachadh, lionaidh so an cridhe le áoibhneas "Dh'ung thu le h-oladh mo cheànn, tha mo chùpan a' cuir thairis" (Salm xxiii. 5). "Tha lànachd áoibhneis a'd' lathair-sa" (Salm xvi. 11). Agus is e Criosd a tha toirt an anama na làthair; agus ni áon

tomhas do lathaireachd-sa, an cridhe ni's mo 'lionadh no 's urrainn sòlasan an t-sáoghail-sa gu léir a dheanamh.

Sibhse aig nach eil ach solasan aimsireil—mar gu 'm biodh neach a ruith an déigh fhaileas—no beathachadh air cairbhe " carson a ta sibh a caitheamh airgid air an ni nach aran?" (Isa. lv. 2). "O thusa a ta ainniseach air do luasgadh leis an doinionn agus gun chomhfhurtachd agad" (Isa. liv. 11); amhairc ri Criosd mar a ta E air fhoillseachadh, agus a réir do chreideamh bithidh e dhuit. Bi laidir sa chreideamh, agus bithidh mòran gàirdeachais agad. Bi air bheag creideamh, agus cha bhi ach a bheag do ghairdeachas agad. Ach mar creid thu idir cha bhi e idir agad. Ach creid an t-iomlan le d'uile chridhe agus bithidh tu làn sòlais—agus bithidh do ghairdeachas air a chòimhlionadh—"deadh thomhas air a gheinneadh agus air a chrathadh ri chéile, agus a cuir thairis" (Luc. vi. 38). Amen.

---

## SEARMOIN VII.

### AN EAGLAIS NA LIOS AGUS NA TOBAR.

" Is lios glaiste thu a phiuthar a chéile, fuaran dùinte tobar air a shéulachadh."—Dan. iv. 12.

Teagasg.—Is e an Creideach lios Chriosd.

I. Thoir fainear an t-ainm a tha an so air a thoirt do 'n chreideach—" mo phiuthar mo chéile." Tha iomadh ainm milis air an toirt le Criosd do na creidich. "O thusa a's àillidh 'm measg bhan" (i. 8.) Mo ghràdh-sa (ii. 2). "M'áon sgiamhach" (ii. 10). Mo choluman

(ii. 14). "Mo phiuthar mo choluman, mo bhean choimhlionta" (v. 2). "A nighean rìoghail" vii. 1. Ach ánn ar bónn teagaisg, tha ainm ni's gràdhaiche no iad uile,—"mo phiuthar mo chéile" (iv. 9, 10, 12). Is suarach an ni barail mhaith an t-sáoghail-sa; feudaidh sinn a bhi coma dhi; ach a bhi 'cluinntinn Chriosd a' labhairt 'leithid so do bhriathran rinn, is leor e gu ar critheachan a lionadh le mòr ghàirdeachas. Gheibh thu mata brigh nam briathran-sa, ànns an earrann ànns a' bheil Pol ag ràdh, "nach 'eil againne comas piuthar, bean-phòsda, a thoirt leinn mu'n cuairt, amhuil mar na h-Abstoil eile" (1 Cor. ix. 5). Sin ri ràdh comas te a bha dh'áon inntinn ris féin a phòsadh, piuthar ànns an Tighearn,—te a bhitheas ann an Criosd na bean 'us na piuthar—sin ri radh na bean tre cheangal pòsaidh, agus na piuthar air dhi a bhi air a ginmhuinn leis an áon athair nèamhaidh. Uime sin tha Criosd ag ràdh ris a chreideach "a phiuthar a chéile" do bhrigh gu bheil iad cha 'n e 'mhàin air an áonadh ris mar a roghainn, ach mar an céudna a dh'áon inntinn ris.

II. 'San dara ait tha 'n da ni-sa do-dhealaichte.—Bu mhaith le cuid a bhi na'n ceile aig Criosd, gun a bhi idir na'm piuthar. Sin ri radh, tha cuid leis 'm bu mhaith a bhi air an tearnadh leis, nach iarradh idir a bhi air an deanamh cosmhuil ris. Air do Chriosd anam a ròghnachadh,—a ghràdhachadh—a tharruing, agus a thalaidh gu bhi ànn an ceangal posaidh ris-féin, is ànn amhàin a chum agus gu'n dean e 'n t-anam sin na phiuthar—sin ri ràdh cosmhuil ris ann an cridhe. Mar sin mhothaich mòran Criosd a bhi 'g an tàlaidh—'ga thairgse féin dhoibh gu sáor, agus ghabh iad ris—dh'áontaich iad a bhi air am pòsadh ris. Peacach, mi-fhiùthail, ifrinn-thoillteinneach

mar a tha iad, tha iad a tuigsinn gu bheil e 'ga'n iarruidh,—nach bi e na eas-urram dhà—ach a chùm a ghlòir; agus tha mar so, an cridhe air a lìonadh le gàirdeachas do bhrigh iad a bhi air am pòsadh ri fear-nuadh-pòsda cho ghlòrmhor. Agus c'arson a rinn e so? Tha gus 'm faigheadh tu comhpairt de 'náomhachd—gu do nadur a mhùgha—gu do dheanamh na do phiuthar dha, a dh' áon ìnntinn, a dh'áon Spiorad ris. Chrath e uisge glan ort, a chum agus gu'n toireadh e mar an céudna cridhe nuadh dhuit—agus mar sin, tha thu air do thàlaidh leis, agus a fáotainn foise ànn a chum agus gu'n fòghlumadh tu uaith a mhacantachd, agus iriosladh cridhe.

1. Tha an da ni-sa do-dhealaichte, do bhrìgh agus nach h-urrainn thu bhi na do chéile do Chriosd, gun a bhi mar an céudna na do phiuthar dha. Tha Criosd deònach a bhi na fhear pòsda do pheacaich chiontach. Is ànn a chùm so a thainig e o nèamh,—agus a ghabh e air fuil agus feòil. Uime sin tha e a sineadh a mach a làmhan ag iarruidh peacaich a tharruing d'a ionnsuidh, agus ag innseadh dhoibh mu a chumhachd, a ghlòir, a sháibhreas agus gur leo-sa iad uile ma ghabhas iad E féin. Tha e fior gu 'bheil earradh, daite le fuil, ach is e so àrd mhaise,—agus mar sin tha 'n t-anam air dha bhi creidsinn air a leaghadh fo' fhocal, a mothachadh a gháoil, agus mar so ag áontachadh e féin a thoirt dha. "Is leamsa mo ghradh agus is leis-san mise" (Dan. ii. 16). An sin nighidh e an t-anam na fhuil féin—comhdaicheas e le fhìreantachd e; agus bheir e steach maille ris féin e a dh'ionnsuidh Athar. O'n là sin tha ìomhaigh air an anam-sa—tha e beò 'san anam-sa; tha iad a dh'áon chridhe agus a dh'áon ìnntinn. Tha an t-anam na

phiuthar, agus 'na cheile,—cha 'n e mhàin a chuidsa mar a roghainn ach mar an céudna, a tháobh a bhi cosmhuil ris,—'giùlain ìomhaigh. An do thagh Criosd cuid dhibh an so an diùgh? A 'bheil sìbh air bhur fìreanachadh leis? O mata na foisnichibh an so a mhàin; ach cuimhnichidh gur eigin dhuibh a bhi air bhur dèanamh cosmhuil ris mar an céudna — a bhi giùlain ìomhaigh,—nithe nach h-urrainn a bhi air an dealachadh.

2. A rìs thoir fainear an rian a réir a bheil iad air an ainmachadh. Is éigin dhuit air tùs a bhi na d' chéile dha, mu'n urrainn thu a bhi na d' phiuthar dha,—sin ri ràdh, leìs-san 'an cumhnant roimh dhuit a bhi leis-san tháobh coslais ris. Tha cuid ag oidhirpeachadh a bhi air tùs cosmhuil ris mu'm beil iad air an áonadh ris; agus a smuaineachadh mar so gu'm mol siad iad féin dha. Cha mhol; cha dean so an gnothach; iadsan a tha e roghnachadh, is muinntir iad aig nach eil maise air bith annta féin—ach a tha gu h-iomlan truaillidh, a chum gu'm bi a ghlòir uile aige-san ànn a bhi 'g an glanadh" (Esec. xvi. 6). A 'bheil áon air bith an so mata ag oidhirpeachadh e féin a mholadh do Chriosd, le bhi na neart féin ag oidhirpeachadh a bheatha athleasachadh? O is beag a tha thu tuìgsinn do na ghnothaich! Is iadsan a ta dubh agus graineil annta féin, a thainig Esan a' dh'iarraidh. A bheil thu 'ga d'fhaicinn féin mar so? Is tusa mata a cheart neach a ta Criosd ag iarraidh. No 'm bheil thu "uaibhreach àrdanach;" gidheadh tha e ga thairgse féin eadhon dhuitse—'ga thairgse féin le uile lànachd dhuit agus ma ghabhas tu é an sin ni e cosmhuil ris féin thu.

III. *Thoir fainear a nis ciod ris a 'bheil Criosd a*

*coimeas nan creideach.*—Ri "lios glaiste"—no air a dhunadh a stigh le callaid. Tha liosan an airde 'n ear a ghnàth mar so air an dion,—cuid diubh le cáol 'us cleithean, agus cuid eile le dige do chlachan. A rìs tha cuid de na liosan-sa feudaidh e bhi, am meadhon fàsaich,—an tìr mu'n cuairt tioram fàsail,—an t-ionad-sa amhàin torach uaine mar gháradh an Tighearna. Is ànn mar so a tha 'n creideach.

1. Air tùs tha an lios-sa air a chuartachadh le taghadh Dhé. An sealladh Dhé tha 'n sáoghal-sa cosmhuil ri fàsach mhòr, fhasail, mhàrbh, neo-thorach,—gun a bhi giùlain nì ach dris agus droighionn. "Bha e fagus do mhallachadh" (Eabh. vi. 8), agus gun earrann dheth a bhi ni b'fheàrr na earrann eile. Mar so tha cridheachan dháoine, cho chruaidh ris a charraig, agus cho tioram ri gaineamh na fàsaich. Uime sin, de fhior ghean maith féin rùnaich e an lios-sa a dheanamh, a chum gu'n nochdadh e a chumhachd agus a ghràs, gu cliu a ghlòir féin. O mata sibhse a fhuair aithne le bhi giùlain toraidhean gràis, mar a ta creideamh gràdh, náomhachd,—gu' bheil sibh an aireamh na muinntir thaghta-sa, bithibh air bhur n-irioslachadh le bhi sior bheachdachadh gur h-ànn a mhàin do bhrìgh 's gun do thagh e sibh, agus sin 'o fhior ghean maith féin, a bhuineas sibh dhoibh; agus mar sin ag radh c'arson mise O Thighearn! C'arson mise!

2. A ris tha e air a chuartachadh le obair a Spioraid.—Anns an taghadh, tha 'n lios-sa air a dheilbh; trid obair an Spioraid tha'n rùn air a coimhlionadh,—"callaid air a cuir m'a thimchioll" (Isa. v. 2). Tha obair an Spioraid na h-obair dhealachaidh. Air do dhuine a bhi air a thoirt gu fior mhothachadh air a chiont, an sin tha e ga dhealachadh féin o sháoghal

aindiadhaidh mi-chùramach. Tha e nis a fagail nan companach a bh'aìge roimhe-sud agus a' dol na áonar; agus air dha dol céum air aghaidh agus dùnadh ris an Fhear-Sháoraidh, tha e an sin ni's mò agus ni's mò, air a dhealachadh. Tha e mar gu 'm b'eadh ànn an sáoghal ùr. A nis cha 'n eil e ni's mò fo'n mhall-achd,—fo fhearg Dhé—ach an seilbh air sàorsa agus fabhar Dhé. Cosmhuil ri rùsg Ghideoin tha 'n drùchd airsa 'm feadh 's tha chuid eile tioram.

3. *San treas àil tha e air a chuartachadh le gairdeanna Iehobhah.*—Tha Dia na theine dian-loìsgeach. Tha aingle timchioll air an anam. Bha a bheinn air an robh Elisha làn do eachaibh teine. Tha Dia timchioll an anama, mar ata na beanntan timchioll Ierusaleim. Tha e foluichte an ionad dìomhair an Tighearna. Cha tig mearleach 'm feasda thairis air a challaid. "Anns an là sin canaibhse do fhion-lios an fhìona dheirg. Tha mise an Tighearn ga choimhead, uisgicheam e gach tiota chum nach dochainn áon neach e, coimhididh mi e a là agus a dh'oidhche" (Isa. xxvii. 2, 3). Tha so mar an céudna fior do d' tháobhsa.

IV. *Tha 'n lios-sa mar an céudna air a dheagh uis-geachadh.* Air uisgeachadh air tri dòighean. 'Sa cheud ait, "le fuaran duinte." Tha e na chleachdadh ànns an àirde 'n ear, a bhi cuir cloiche air béul tobrach gu gain-eamh a chumail aisde. 'Sa 'n dara àit le tobar do dh' uisge beò—a gnath ag éiridh suas. San treas ait le sruthaibh o Lebanon.

(1.) "*Fuaran duinte.*" Tha so a' ciallachadh a Spior-aid ànns a chridhe ànn an diomhaireachd oibre. Agus mar nach eil an cuid a liosan, ach àon tobar agus i duinte—clach air a beul—agus a dh' fhéumas a bhi air a togail mu 'n urrainn thù an soitheach a leagadh sìos

chum an lios uisgeachadh; is ànn mar so tha beatha Dhé ànns an anam. Tha cuid dhibh a' mothachadh gu' bheil clach air béul na tobrach annaibh. Is i a chlach-so bhur cridhe cruaìdh féin; uime sin gluaisibh suas nì 's mò tiodhlac Dhé a ta annaibh.

2. *Tha e air uisgeachadh mar an céudna le tobar do dh' uisge beò*—'leithid a thobar, agus a tha air a h-ainmachadh.—Eoin iv.—tobar a tha a ghnàth làn agus a' cuir thairis—gràs as ur na h-uile là—gràs as ùr gach là 'o Dhia—oir as éugmhais so, cha 'n urrainn sibh dol air bhur n-aghaidh.

3. *Tha e air uisgeachadh mar an céudna le sruthaibh O Lebanon.* Tha iad so lionmhor. Air gach táobh tha iad a ruith sios, agus a coinneachadh a chéile a deanamh áon sruth mòr a tha air a shlighe a ruith sios, ag uisgeachadh iomadh lios tròm-bheartach.

Mar so tha na creidich air an uisgeachadh o Shuas—a fáotainn a lànachd Chriosd—ag òl a amhainn a sholasan. O gu 'm faìgheamaìd tuilleadh ri òl do na sruthanan-so, a ta ruith sios, eadhon 'n uair is tiorama 'bhliadhna; agus mar is teodha an sàmhradh is ànn is mò sruth Lebanoin,—do bhrigh gu 'bheil an teas a leaghadh an t-sneachda air a bhéinn.

V. *Toradh.*—Tha lios air a shuidheachadh chum toradh a ghìulain. Chum so tha e air a chuartachadh le callaid—tha cráobhan air an cuir ànn agus tha e air uisgeachadh. Uime sin mar giulain e blàthan na toraidhean, tha càll dheth—tha e dlù do mhällachadh; agus is ànn mar so a ta è a tháobh luchd aideachaidh gun ghràs. Tha tri nithe iongantach air an toirt fa bhur comhair an so.

1. Cha 'n eil luibheanna salach air an ainmachadh. Tha ànn cráobhan a ta giulain measa agus deagh spìos-

radh, ach cha 'n eil luibheanna no salachair ann. Na 'm b'e duine a bhiodh a labhairt mu a lios thoisicheadh e le bhi 'g ainmachadh nan luibheanna salach—mar a ta mi-chreideamh, truallidheachd, droch nadur. Ach cha 'n ànn mar so a ta Criosd a deanamh. Tha èsan a cuir folaìch air na h-uile peacadh. Cha'n eil iomradh air na luibheanna salach. "Cha d'thug e fainear éuceart ànn an Iacob, agus cha 'n fhac' e cealg ànn an Israel" (Aireamh xxiii. 21). "Choimhid ìad d'fhocal" (Eoin. viii. 6).

2. *Toraidhean.* Tha 'm pomegranate ànn; an toradh is feàrr; na h-uile seòrsa toraìdh taitneach—agus uaithe-san gu léir. "Uamsa tha do thoradh r'a fhaotainn" (Hosea xiv., 8). Tha na subhailcean-sin, a tha Criosd a cuir ànns a chridhe, agus a ta le a ghràs air an cleachd-adh ànns a chaitheamh beatha—mar a ta gràdh dha féin—gràdh do na bràithrean—gràdh do 'n t-sàbaid—maitheanas do nàimhdean, ro mhaìseach, seadh dhubh-san is oirdheirce is urrainn a bhi air an gìulain le créu-tair air bith. O cia cho mi-réusonta 's a ta 'n sáoghal, ànn a bhi fáotainn coire do fhior ìompachadh a tha gìulain a leithid so do thoradh—toradh Pharais féin; agus gu cìnnteach taitneach do Dhia. Nach buineadh uime sin do 'n t-sáoghal smuaineachadh air a chuis?

3. *Tha spìosraidh ànn.*—Cha chìnn iad so dhiubh féin ànn an gàradh—eadhon ànns an àirde 'n Ear. Mar sin cha chìnn spìosraidh cùbhraidh an Spioraid ànns a chridhe nàdurra. Tha iad a tighinn o thir fad air falbh. Uime sin, féumaidh sìnn deagh thoighe a ghabhail diubh,—an uisgeachadh, agus leagadh leis a gháoth seideadh orra. O tha eagal orm gu'm fáod a chuid mhòr dhibh 'ur cìnn a chromadh sìos, ma labhras Criosd mu Spìosraidh cubhraidh a chridhe. C'ait, tha

sìnn a' feòrach, a' bheil iad? Nach eil mòran do luchd aideachaidh briathrachail, an-dàna ànn 'ar measg,—muinntir, a th'air an lionadh le féin spéis,—le féin iarraidh, a tha 'g iarraidh bhi toileachadh dháoine? Nach eil iad ànn a tha 'g aideachadh, ach a th'air an lionadh le uabhar—a tha làn crosdachd,—an-dàna,—neo-chùramach? Nach eil mar an céudna luchd-aideachaidh ànn 'ar measg, a tha diamhain,—leisg,—agus nan droch luchd oibre? O Thighearn c'ait' a bheil na spìosraidh? O gu'n robh sìnn coltach ris-san a th'air a shamhlachadh "ri ceanglachaibh mir" (Dan i. 13). O gu'n robh tuilleadh cinneachaidh a tighinn o shuas. Tha iomadh ànn mu'm féumair a ràdh,—"feudaidh gu'm beil iad na'n creidich, ach bu cho maith leam féin a bhi fagus air muinntir eile ann an nèamh." O tagraibh airson an Spioraid; "eirich a gháoth á tuath, agus thig a gháoth á deas, seid air feadh mo liosa rachadh faile cubhraidh a spiosraidh a mach" (Dan. iv. 16).

---

## SEARMOIN VIII.

### AN EAGLAS A TEACHD A NIOS O'N FHASACH.

"Co ise a ta teachd an nìos o'n fhàsach an taice ri fear a gràidh? Fuidh 'n chráoibh-ubhall thog mi suas thu, an sin bha do mhathair ri sáothair ort, an sin bha i ri sáothair, rug i thu.

"Cuir mise mar shéula air do chridhe, mar shéula air do ghairdean, oir làidir mar am bàs a ta 'n gràdh, an-iochdmhor mar an uaigh an t-éud, is eibhle teine 'eibhle-san lasair ro gharg.

"Cha 'n urrainn uisgeachan lionmhor an gràdh a mhuchadh, agus cha bhàth na tuiltean e. Na 'n tugadh duine uile mháoin a thighe airson gràidh, dheanadh dáoine tair air gu tur."—Dan. viii. 5-7.

Anns an earrann-sa tha am Fear-sáoraidh Mòr, agus áon do phobull a ta creidsinn ànn air an toirt fa 'ar

comhair, agus sinne air 'ar toirt gu bhi cluinntinn a chomhraidh a ta eatorra.

I. Thoir mata fainear an toiseach sùidheachadh na h-eaglais.

1. *Tha i ànns an fhàsach.*—Do leanabh Dhé, tha 'n sáoghal-sa na fhàsach. Tha e na fhàsach, air tùs do bhrigh gu' bhéil na h-uile ni a ta 'n so a crionadh. Anns an t-sáoghal-sa cha 'n eil ni a mhaireas. Ni saibhreas sgiathan dha féin, agus siubhlaidh e—cáochlaidh fa-dheòidh, ar cairdean is dilse. Tha an t'iomlan dhiùbh cosmhuil ris an fhéur—cuid feudaidh e bhi ni 's maisiche na cuid,—cuid ni 's taitniche na cuid,—ach cosmhuil ri blàth an fheòir, feudaidh gur iad is luaithe a chrionas air falbh. Tha sòlasan an t-sáoghail-sa gle thric cosmhuil ri luibh-sgaile Ionah, "a bha mar sgàile thar a cheànn 'ga sháoradh o dhoilghios." Agus bha Ionah ro ait air son na luibh-sgàile. Ach dh'ulluich Dia cnuimh an uair a dh'éirich a mhaduinn, air an ath là agus bhuail i an luibh sgàile, agus shearg i (Ionah iv. 6, 7). Mar so tha sòlasan sáoghalta aig amana a cìnntinn suas mar dhubhar os ar ceann agus "tha sinn ro ait airson na luibh-sgàile," ach tha a chnuimh a teachd, agus an sin tha sinn a' fannachadh agus ullamh gu bàsachadh. An so cha 'n eil againn baile a mhaireas, ach a ta sinn ag iarruidh áoin ri teachd" (Œabh. xiii. 14). Is fàsach an sàoghal-sa; "éiribh agus ìmichibh, oir cha 'n i so bhur còmhnuidh, a chionn gu' bheil e air a shalachadh" (Mic. ii. 10). Uime sin tha am fior Chriosduidh, ag amharc air na h-uile ni a tha 'n so mar nithe a shiùbhlas an uine gheàrr air falbh, oir tha na nithe a chithear aimsireil, ach tha na nithe nach faicear sìorruidh (2 Cor. iv. 18). A rìs, tha an sáoghal na

fhàsach do shluagh an Tighearna, do bhrigh gu' bheil na h-uile ni a ta'n so air a thruailleadh le peacadh. Tha eadhon aghaidh na talmhuinn air a truailleadh, oir tha 'n talamh a giulain drise agus cluarain, toradh a mhallachaidh. Tha 'n talamh mar an céudna aìr a thruailleadh le tuiltibh do dháoine mi-dhiadhaidh. "Tha fhios againn gur ànn o Dhia a tha sinne, agus tha 'n sáoghal uile na luidhe san olc" (2 Eoin v. 19). Cha 'n aithne do'n t-sáoghal an Criosduidh 's cha 'n eil e 'ga ghràdhachadh. Ge d' a ghràdhaicheadh tusa iadsan air sheòl 's gu'n cuireadh tu tha féin fo 'n cosaibh, a chum agus gu'n rachadh iad mar so gu glòir, cha 'n eisd iad riut. Tha mar an céudua am peacadh a ta comhnachadh annainn féin, 'ga ar cromadh sìos 'san t-sáoghal-sa, mar ànn an gleann nan déur ag ràdh "Och is duine truagh mi!" O na 'm bitheamaid sáor o chorp peacaidh agus bàis, cia cho maiseach agus a bhitheadh na h-uile ni ann ar sealladh,—dheanamaid ceilearadh, cosmhuil ris na h-eòin an tùs an t-sàmhraidh.

2. *A rìs tha i air a faicinn a tighinn a nios as an fhàsach.* Tha anama neo-iompaichte a dol sios a dh'ionnsuidh na fàsaich gu bàsachadh an sin. Tha gach fior Chriosduidh a teachd a nios aisde; agus tha gach sàbaid mar chlach mhile, no mar thobar uisge aig a' bheil a fear turuis a leagadh anail mu fheasgar. Tha mata na h-uile fior Chriosduidh, a dol air aghaidh,—mar a tha a cháora a ta air guaillibh a bhuachaille a sìor thighinn ni's faisge do'n chrò. Le cuid dhiubh bhéir e céumanan fada. A mhuinntir ionmhuinn bithibh a dol air bhur n-aghaidh,—ag éiridh suas,—a tighinn ni's dluithe do nèamh,—ag abuchadh ni's mò airson glòir. An tàobh deas Rusiadh tha ráointean mòra farsuing a tha ag

éiridh suas a chuid agus a chuid. A mhuinntir ionmhuinn bithibhsa mar an céudna ag éiridh suas—dol céum ni's àirde gach sàbaid. Co a smuainicheas air tigh a thogail am fàsach ànns nach eil e ach air thuras ; mar sin a chàirdean gràdhach, na gabhaibh fois an so, oir cha'n eil sibh ach air thurus san t-sáoghal-sa. Uime sin, deanaibh gach oidhirp chum a thighinn gu stuama dh'ionnsuidh ceann na slighe.

3. *'San treas ait, tha i dol suas an taice ri fear a gràidh.* Tha e na ni comharraichte, nach eil air am faicinn an so ach a bhean-nuadh-phosda, agus fear a gràidh amhàin. Cha'n eil i 'ga taiceadh ris-san le áon ghairdean, agus ri neach-eiginn eile le a gairdean eile, ach is ànn a tha i 'ga taiceadh féin ris-san na áonar. Agus is ànn mar so a tha'n t-anam a th'air a theagaisg le Dia ; tha e leis féin maille ri Criosd ànns an t-sàoghal ; agus 'ga thaic-eadh féin ris mar nach biodh neach, no ni eile air cruthachadh Dhé, ach E féin na áonar. Direach mar so, tha an eaglais uile a leagadh a cuidthrom air a fear-posda-sa. 'N uair tha neach air a thearnadh o bhàthadh, tha e 'taiceadh gu h-iomlan ris-san a sháor e. 'N uair a fhuair am buachaille a cháora chàillte chuir e air a ghuaillibh i ; mar sin tha thusa gu bhi cuir d'eallach uile airsan,—eallach do chùraman sáoghalta,—agus mar an céudna eallach cùram d'anama. Ma tha Dia leinn, co dh'fháodas a bhi nar n-aghaidh? Iadsan a dh'fheitheas air an Tighearn, ath-nuadhaichidh iad an neart. Tha an iolaire aig éiridh cho dìreach suas 'sna neòil, 'us gu'n do sháoil le' na Bàird gu'n robh i dearcadh air a ghrian ; agus is ànn mar so a tha 'n t-anam a tha creid-sinn ànn an Criosd.

II. *Tha againn ànns an dara ait briathran Chriosd*

*ris an anam a tha an taice ris.* "Fuidh 'n chráoibh-ubhall thog mi suas thu :—Tha e cuir a chreidich an cuimhne air a staid a tháobh nàduir. Cha'n eil áon anam ànn an Criosd, nach robh roimhe-so cosmhuil ri leanabh "a bha air a thilgeadh a mach ànns a mhachair sgaoilte" (Esec. xvi. 5). "Féuch ànn an euceart dhealbhadh mi" (Salm li. 5). O na dìchuimhnich ciod a bha thu, ma dhi-chuimhnicheas fáodaidh tu bhi cinnteach nach eil cùisean ceart eadar thu agus Dia.

2. *Tha E mar an céudna 'ga do chuir an cuimhne air a ghácl.* "Fuidh 'n chráoibh-ubhall thog mi suas thu." Is e féin a chráoibh-ubhall, fosgailte air gach táobh, ag iocadh sgàile agus toraidh. "Thog mi thu." Tha Criosd cha'n e mhàin a cuir sgàile, ach mar an céudna a talaidh dh'ionnsuidh na sgàile,—uime sin Dhàsan gu'n robh a ghlòir uile. Nach eil cuid agaibh 'ga bhur mothachadh féin mar náoidhean air a thilgeadh a mach? O mata tionndaidhibh bhur sùil ri Criosd, is urrainn amhàin bhur togail suas fo'n chráoibh-ubhall.

III. *Anns an treas ait, thà'n t'anam a tha 'ga thaice féin ris ag ùrnuigh airson tuillidh gràis.*

"Cuir mise mar shéula air do chridhe." Is comharradh soilleir air gràs, a bhi ag iarraidh tuillidh gràis. Bha air uchd an ard-Shagairt, uchd-éideadh maiseach, sgiamhach le clachaibh luachmhor—bitheam ars' ise mar áon diubh-san. Bha clach luachmhor air gach gualainn dheth,—bitheam ars ise, mar áon diubh-san. Bha iad ceangailte le slabhraidhibh òir; ach tha an creideach ceangailte ri Criosd le slabhraidhibh gáoil. Agus is fior chomharradh so air gràs. Ma tha thu deònach fantuinn mar a ta thu, gun tuilleadh fagusachd ri Dia,—gun tuilleadh náomhachd, is comharradh e nach

d'fhuair thu dad dhiu oir tha 'n creideach ag iarraidh gu'm biodh e ni b'fhaisge dha agus ann an tomhas ni's mo, air a ghiùlain air uchd.

1. Tha gràdh Chriosd laidir mar am bàs. Tha 'm bàs anabarrach laidir; bheir e 'bhan cadhon an duin' òg féin 'n uair a ghleachdas e ris. Mar so tha gàol Chriosd.

2. An-iochdmhor mar an uaigh. Cha dhealaich an uaigh riusan a ta ìnnte; agus cha dhealaich Criosd riusan a's leis-san. O bi ag ùrnuigh gu'n dean an gràdh-sa gréim ort,—an gràdh nach h-urrainn a bhi air a mhùchadh. Tha do dha roghainn agad—gràdh siorruidh Chriosd no teine siorruidh ifrinn. Agus ma gheibh thu 'n gràdh-sa, co a sgaras tu 'o ghràdh Chriosd,—cha dean mòran uisgeachan, no mòran thrioblaidean a bhàthadh.

3. Cha ghabh e ceannach. " N'an tugadh duine uile mhaoin a thighe air son gràidh, dheanadh dáoine tair air gu tur." Mu gheibh thu idir e is ann gu sáor.

---

## SEARMOIN IX.

### SLUAGH MOR.

" An déigh so dh'amhairc mi, agus féuch sluagh mòr nach robh neach sam bith comasach air àireamh, do na h-uile chinnich, agus thréubhaibh, agus shluaghaibh, agus theangaidhibh, 'nan seasamh an lathair na na righ-chaithreach, agus an lathair an Uain, air an sgeudachadh le trusganaibh fada geala, agus pailm aca 'nan lamhaibh;

" Agus ghláodh iad le guth àrd ag ràdh släinte do 'ar Dia-ne a ta na shuidhe air an righ-chathair, agus do'n Uan.

" Agus sheas na h-aingil uile timchioll na righ-chaithreach, agus

nan seanairean agus nan ceithir bheathaichean, agus thuit iad air an aghaidh an lathair na righ-chaithreach, agus rinn iad áoradh do Dhia,

"Ag ràdh Amen, moladh agus glòir agus gliocas, agus buidheachas, agus urram, agus cumhachd, agus neart, gu robh do ar Dia-ne gu sáoghal nan sáoghal. Amen.

"Agus fhreagair áon do na seanairean ag radh rium, co iad sin a ta air an sgeudachadh le trusganaibh fada geala? agus cia as a thainig iad?

"Agus thubhairt mi ris a Thighearn tha fhios agadsa, agus thubhairt e rium is iad so iadsan a thainig a h-àmhghar mór agus nigh iad an trusgain, agus rinn iad geal iad ànn am fuil an Uain.

"Uime sin tha iad an lathair righ-chaithreach Dhé agus a deanamh áoraidh dha a lì agus a dh'oidhche 'na theampull, agus gabhaidh an Ti a tha na shuidh air an righ-chathair, comhnuidh na'm measg.

"Cha bhi ocras orra tuilleadh, no tart ni's mò, cha mho a bhuaileas a ghrian orra no teas air bith.

"Oir beathaichidh an t-Uan a ta 'm meadhon na righ-chaithreach iad, agus treòraichidh e iad gu beò thobraichibh uisge, agus tiormaichidh Dia gach déur o'n sùilibh."—Taisb. vii. 9—17.

Is áon ni na briathran-sa a léughadh leis an t-suil nadurra; is ni eile an léughadh le sùil a chreideamh. O guidheamaid a chairdean gu'n réub an Spiorad, a ghnùisbhrat de nar cridheachaibh, agus gu'n nochd e dhuinn d'a rireadh na nithe a ta an so air am foillseachadh,—oir tha iad ro thaitneach, agus féumail.

1. Air tùs féumail gu bhi dùsgadh muinntir neo-iompaichte, a chum gu faic iad ciod iad cleachdaidhean na dréum' a ta air nèamh, agus cho mi-iomchuidh 's ta iad féin air son an ionaid-sin. Tha fhios aig iomadh dhibh 'an so, nach do nigh sibh 'ur trusgain, agus uime sin nach b' urrainn sibh an t-òran aca 'sheinn. Tha sibhse uime sin air an t-slighe gu ifrinn.

2. Féumail mar theagasg do shluagh an Tighearna. Tha sibh a faicinn ciod a tha iad a deanamh ànns an ionad shona-sin ànns am bi sibh féin gu h-aithghear,—

ciod an t-òran molaidh a tha aca—agus mar sin gu'n d'thig dhuibh-sa mòran do ur n-uine a chaitheamh sa chleachdadh-sin, a bhitheas agaibh tre uile linntibh na bibhuantachd.

3. Féumail mar an céudna, chum comhfhurtach dhoibh-sa a th'air an tilgeadh sìos,—do bhrigh gu 'bheil sibh faicinn gu'n teid bhur dèuchainnean seachad gu h-aithghear. Uime sin bithibh foighidneach, oir an uine gheárr bithidh sinn maille ri Criosd, far an tiormaich Dia gach déur o ar suilibh.

I. *Tha againn an so air tùs sin a chunnaic agus a chual, Eoin.*

1. Sluagh mòr do na h-uile chinnich. 'N uair a bha Eòin air thalamh, cha'n fhaca e ach ro bheag do mhuinntir a bha creidsinn; "tha fhios againn ars esan gur ànn o Dhia a tha sinne, agus tha 'n sáoghal uile na luidhe san olc" (1 Eoin v. 19). Bha an eaglais aig an àm ud mar lili am measg droighinn, mar uain am measg mhadraidh,—ach a nis tha 'n droigheann air a thoirt air fàlbh, agus na liliean air fás ro-lionmhor—"do na h-uile chinnich." Féudaidh gu 'm faca e'na 'measg a cho-abstoil, —a bhrathair féin Séumas,—'us Pol,—'us Stephan aig an robh a ghnùis mar ghnùis aingil,—an t-Ephideach, —an t-Ethiopianach,—dáoine dubha o Africa,—Cuid a China,—a Burmah,—a Innsean na h-àirde-'n-ear Gearmailtich, agus Eadailtich, maille ri cuideachd mhòr 'o áon do dh' Eileana a Chuain,—uile cosmhuil ri Criosd, agus gidheadh aìthnichte a thàobh na ducha, agus a chinnich as 'n do thaghadh iad. O so tha sinn a faicinn gu 'm bi crùn ro ghlòrmhor aig Criosd. "Chi e do Sháothair anama, agus bithidh e toilichte." Is minig, n' uair a bheachdaicheas mi air Baile mòr mar a tha

Dundee, agus cho beag air an iompachadh ann, a tha e deanamh mo chridhe goirt; agus cha mhòr nach eil mi co-dhunadh, gu bheil ar sáothair diomhain,—oir ge d' a fhuair sinn tomhas do'n Spiorad, gidheadh cia lion anam is teaghlach a ta fathast gun Chriosd! Ach O mhuinntir, gheibh Criosd a chrùn,—seadh ge d' nach robh áon neach eile air a sháoradh 'sa bhaile-sa, gheibh Criosd a lán duais; agus their eadhon a phobull féin is leòr e,—oir "ni e tròcair air an ti is àill leis," Foghluim mata éufachd fhola, oir dubhaidh i as peacanna na h-aireamh mhòir a ta 'n so as na h-uile cinneach, agus tréubh. C'arson uime sin nach biodh do pheacanna-sa air an dubhadh as. C'arson a bhitheadh tusa caillte? Air do cho lion neach an so, a bhi air an tearnadh, c'arson nach biodh tusa air do thearnadh mar an céudna.

2. *A ris an seasamh.*—Tha iad fa chomhar na righ-Chaithreach,—seadh ni's faisge no na h-aingle; oir is iad a mhuinntir sháorta is faguisge dhi, agus an sin na h-aingle a tha na 'n seasamh timchioll orra,—ni a tha nochdadh cho choimhlionta 'sa tha fireantachd nan náomh. Ach cha sheas na h-aingidh ànns a bhreìth. Na 'n d'thugadh Dìa duine aingidh na fhianuis bhàsaicheadh e, agus cha ruigeadh e a leas cumhachd sonruichte air bhi a gnàthachadh chum cuir as da. Oir mar a leaghas neul roimh theas na gréine, no mar a loisgear leomainn ànn an solus coinnle, mar sin sgriosar an t-aingidh am fianuis an Tighearna. Ach tha 'n aireamh mhòr-sa fagus do'n righ-chathair, suil Dhé orra, iad ni's faisge no na h-aingle, aig nach eil ach fìreantachd a chreutair, ach aca-sa tha fìreantachd Dhé—an fhìreantachd a tha o Dhia tre chreideamh; agus uime sin tha

iad ni's faisge, seadh, "agus co a dhiteas iad"? O mata ma thig thusa 'm feasda fagus do Dhia, thig a nis, thig gabh gu sáor is e do bheatha.

3. *A ris an t-uidheam; culaidhean fada geala, agus pailm aca na'n làmhaibh.*—Tha an áon uidheam orra, cha 'n eil eadar-dhealachadh ànn—tha iad uile ann am fìreantachd Chriosd. Bha cuid, gun teagamh, aig an robh tuilleadh creideamh, agus a bha ni bu náomha na cuid eile 'n uair a bha iad air thalamh; ach gìdheadh tha iad uile ànns an áon uidheam—agus mar a tha 'cheisd a chuir Eòin, rann 13—a nochdadh, bha 'n trusganan ni bu ghlòrmhoira, na trusgana nan aingil féin. Cha 'n eil air na h-aingle ach am fìreantachd féin, ach tha a mhuinntir sháorta, air an uidheamachadh ann am fìreantachd Chriosd. So mata an ni priseil a tha nis air a thairgse dhuitsa O pheacaich. Bithidh an dream a th'air an dùsgadh, gu minic ag ràdh, "O nach truagh gu'n do pheacaich mi riamh;" ach so dhuit ni-eigin is feàrr eadhon na sin; agus a thogas suas thu gu staid ni's glòrmhoira, no 'n staid 'san robh Adhamh mun do thuit e. A rìs tha pailm na chomharradh air buaidh; bha e uime sin mar chleachdadh aig na h-Iùdhaich aig feill na 'm pailliun, a bha na sàmhla air nèamh, a bhi giùlain phailm. Cha n eil na h-aingil mar a tha sibh faicinn ga'n giùlain,—oir cha do chòmhraig iad a chomhraig-sa, 's cha do choisinn iad a bhuaidh. Ach iadsan uile aig a'bheil a chulaidh gheal tha pailm aca,—bheir gach áon a ta 'n Criosd a mach a bhuaidh,—uime sin O anam bhochd, dhiblidh, fo eagal, na biodh eagal ort, oir gheibh thu a bhuaidh thar do naimhdean gu léir.

4. *A ris, an t-oran a tha iad a seinn,—Slàinte.*—Tha

iad a toirt na glòire uile do Dhia. Air thalamh tha cuid ànn nach urrainn creidsinn gu bheil Dia a' taghadh,—sin ri ràdh gu'n do thagh e a phobull, cha'n ánn air son ni maith air bith a ta annta-sa. Ach ànn an nèamh tha ìad a làn thuigsinn na cuise, agus mar sin a toirt dha na glòire gu h-iomlan. Air thalamh bithidh iomadh ag ràdh, gu'n dean siad iad féin toileach, ach air nèamh is ànn do Dhia a tha iad a seinn molaidh. Air thalamh, tha iomadh ag earbsa a'm fireantachd féin a mhàin; ach air nèamh, is ánn do 'n Uan amhàin a tha iad a toirt na glòire. Air thalamh tha iomadh a gabhail Chriosd ann an cuid, mar am fireantachd;—agus a deanamh suas a chuid eile dhi, le an dleasdanasan; air nèamh tha a ghlòir gu h-iomlan, air a toirt do 'n Uan. Ciod mata a tha thu 'g ràdh ris an òran-sa; 'bheil taitneas cridhe agad ann? O cuimhnich féumaidh tu toiseachadh air a sheinn, air an talamh-sa a bhos, ma sheinneas tu gu brath e air nèamh shuas. A ris tha thu faicinn gu bheil an t-òran-sa a beantuinn ri cridhe nan aingle-féin,—roinn 11, 12. Air thalamh 's minig a thachair e air do áon chreideach a bhi moladh Dhé airson sin a rinn e dha, gu'n do dhùisg so suas cridheachan muinntir eile mar an céudna. Mar sin, air nèamh,—air do na h-aingle òran molaidh muinntir sháorta 'n Tighearna — "aithinean air an spionadh as an losgadh"—a chluinntinn, agus iad nan seasamh fa chomhair na righ-chaithreach, gheibh iad a leithid do sheallaidhean iongantach air gloir Dhé,—a thròcair agus a ghràs, agus gun tuit iad sios aig a chosan a deanamh aoraidh dha. Cha'n 'n e farmad a bhios orra; an àite sin, is ànn a bhios an cridheachan air an lionadh le mòr thaingealachd, air

dhoibh a bhi cluinntinn ciod a rinn Dia dhoibh Ciod mata a tha thusa mothachadh air dhuit a bhi cluinntinn muinntir a bhi air an tearnadh, agus feudaidh e bhi, air an toirt ni 's faisge air Dia na thu féin ! Bheil farmad agad riu ; a' bheil thu 'ga 'm fuathachadh, no 'bheil thu tuiteam sios agus a toirt molaidh do Dhia as an leth.

II. *Anns an dara àit tha againn 'n so, eachdraidh na muinntir-sa ànns an uine chaidh seachad,* (13, 14).

Gun teagamh, bha a naigheachd féin aig gach áon diubh a tháobh an doigh ànns an do thearnadh iad,—ach tha da ni ànns a' bheil iad uile cosmhuil ri chéile.

1. "Nigh iad uile an trusgain"—a tha ciallachadh gu'n robh iad air an ìompachadh. Roimhe so bha trusgan gach áoin diubh salach. Bha iad cosmhuil ri Iosuah, bha 'n trusgain air an salachadh leis an fheoil (Sech. iii. 3)—no cosmhuil ri trusgan ànns an robh an luibhre. Bha trusgan cuid air a shalach le fuil,—trusgan cuid eile le adhaltrannas,—trusgan cuid eile le easumhlachd do pharantaibh, trusgan cuid eile le uabhar, le breugaibh agus le ana-cainnt. Bha iad uile salach, agus bha iad uile 'mothachadh nach b'urrainn iad an trusgain áon chuid a nighe, no 'chuir dhiubh,—agus mar sin gu 'm bu chréutairean truagh caillte iad. Uime sin is ànn trid Chriosd air fhoillseachadh,—trid fhola air a dortadh airson pheacaich,—trid a chuiridh, eadhon do "cheann-feadhna nam peacach,"—"thigibh a m' ionnsuidh-sa sibhse uile a ta ri sáothair agus fo' thròm uallaich agus bheir mise suaimhneas dhuibh" (Matt. xi. 28),—a tha áon air bith do'n aireamh mhòr so na 'n seasamh 'san ionad ud. Tha 'n t-iomlan air an nighe am fuil; cha 'n eil doigh seasamh air bith eile aca. O mata 'n deachaidh tusa 'nighe

am fuil? cha teid áon a cháoidh do 'nèamh air doigh eile. Bheil thu 'n duil gu'n teid thu 'stigh air bónn do dheagh dheanadais, do stuamachd,—do choimhlionadh air dleasdanasaibh,—ma theid, cha bhi ach thu féin na t-áonar ànn air a bhónn so; oir an sud tha iad uile air an nighe am fuil. "Thigibh a nis agus tagramaid ri chéile deir an Tighearn, ged robh ur peacanna mar an scàrlaid, bithith iad geal mar an sneachdadh, ged robh iad dearg mar chorcur bithidh iad mar olainn" (Isa. i. 18).

2. *Thainig iad a h-àmhghar mòr.*—Cuiridh gach áon a gheibh a dh' ionnsuidh na righ-chaithreach air tùs a chas air an dris; tha 'n crànn-céusaidh air thoiseach air a chrùn,—òlaidh iad air tùs do 'n fhion-ghéur, a bhitheas nan oighreachan air glòir. Iadsan a dh' fhireanaicheas E tre chreideamh, bheir e mar an céudna tre àmhghar. 'N uair thug Dia Israel troimh 'n Mhuir-Ruadh an sin thug e do'n fhàsach iad, agus air a mhodh chéudna air dha anam a sháoradh, cuiridh e deuchainn air. Cha toir e creideamh gu'n dèuchainn a chuir air. Tha 'n t-slighe gu Sion tre ghleann Baca. Tha mòr ionadh air cuid do luchd-aideachaidh, do bhrigh gu 'm bheil iad a fulang; bha iad 'm beachd gu'n deanadh iad ni eigin mòr airson an Tighearna; ach is e na tha e ceadachadh dhoibh a dheanamh, a bhi *fulang.* Agus mar so ge d' rachadh tu timchioll air gach anam an glòir, ge b'e naigheachd a gheibheadh tu, gheabhadh tu an naigheachd-sa gu'n robh iad uile an àmhghar. Bha áon air a ghéur-leanmhuinn na theaghlach,—neach eile le companaichibh,—bha áon eile air a chràdh le tinneas,—áon eile air a dhearmad, agus air a chuir air cùl leis an t-sáoghal. Bha a chlànn air an toirt o áon eile,—agus

féudaidh gu'n robh áon a dh'fhuiling an t-iomlan diubh so. Ach thoir fainear, *tha iad uile air an toirt a 'n àmhghairibh.* Bu dorcha an neul e, ach shiubhail e; bha 'n sruth domhain ach chaidh-iad troimh gidheadh, agus rainig iad an táobh eile; agus cha 'n eil a h-áon diubh a gearain air, a' chionn na slighe air an 'tug e iad, ach ag ràdh "Slàinte do ar Dia-ne." Bheil áon air bith an so a talach air a chrannchur? No peacaichibh a mhuinntir ionmhuinn, oir is ànn mar so a tha Dia a ghnàth a treòrachadh a mhuinntir-sháorta. Féumaidh pailm cho maith ri trusgan geal a bhi agad. Ach mar bi àmhghar agad, cha bhi Pailm agad; cha 'n fhaigh thu 'n crùn gun an crànn-céusaidh,—an righ-chathair gun an dris, no glòir shiorruidh gun thu air tùs òl do 'n fhion-ghéur. Foghluim uime sin, "uaill a dheanamh ann an trioblaidibh" (Romh. v. 3). Tha mi a'measadh "ars èsan" nach airidh fulangais na h-aimsir a ta làthair, bhi air an coimeas ris a ghlòir a dh' fhoillsichear annainn (Romh. viii. 18).

III. Anns an treas àit, tha againn mar an céudna cùnntas mu 'n timchioll, ànns an ùine ri teachd,—gu 'm bi iad a ghnàth air an cleachdadh an seirbhis an Tighearna. Anns an t-sàoghal-sa, tha e ceadaichte dhuinn mòran do 'ar n-uine chaitheamh ànn ar gairmibh aimsir-eil. Tha e ceadaichte do dhuine àran a chosnadh,—a bhi treabhadh,—a cur—a buain—a sniomh agus a fidh-eadh. Ach an sud bithidh ar neart gu h-iomlan air a chleachdadh an seirbhis an Tighearna. Bithidh sinn a ghnàth na fhianuis-sa, agus comhnuichidh èsan nar measg-ne, agus mar so bithidh siorruidheachd air a caith-eamh a' gràdhachadh,—a moladh,—a tabhairt urraim agus aoraidh do Dhia. Uime sin, caitheamaid mòran

do 'ur n-uine nis, air a mhodh-sa. Tha cuid a smuaineachadh nach eil iad a deanamh seirbhis do Dhia, mar eil iad air an cleachdadh an obair-eigin o 'n táobh a muigh, —am feadh 's tha sinn a faicinn gur i an t-seirbhis is airde, a bhi moladh, agus a gràdhachadh an Tighearna. Feudaidh gu 'bheil tuilleadh glòire aig Dia do áon shealladh a bheir creideach bochd air o leabaidh a thinneis, na th' aige o neach eile, a tha rè an là gu h-iomlan a sáothrachadh.

2. *Cha, n eil iad ànns an fhàsach ni's mò.* A nis tha sinn cosmhuil ri tréud a tha ocrach tartmhor agus gu mòr air a dèuchainn. Tha sinn gu minig, mar nach b'urrainn sin dol ni b'fhaide; mar gun luidheamaid sios, agus gu'm bàsaicheamaid. Tha am buaireadh tuilleadh is mòr, no a ghéur-leanmhuinn tuilleadh is cruaidh air ar son gu a giulain. Ach air dhuinn a bhi maille ri Criosd, cha bhi ocras no tart ni's mò oirn; theid ar 'n àmhgharan uile air cùl. Foghluimaibh uime sin a ghlòrachadh eadhon ànns an teine,—a chliù a sheinn, eadhon ànns an fhàsach. Is ànn a mhàin san t-sáoghal-sa, is urrainn thu a ghlòir-sa a thoirt dha.

3. An sud beannaichidh Dia an t-Athair,—Dia am Mac,—agus Dia an Spiorad sìnn. Beathaichidh an t-Uain sìnn—Esan a bhàsaich air ar son; agus annsan chi sinn ar n-urras, agus mar sin ar tearuinteachd air sheòl 's nach bi ball-chrith an eagail oirn a cháoidh tuilleadh. A thuilleadh air so, bithidh sinn cosmhuil ris, eadhon an áon is lugha dhinn, agus teagaisgidh e sinn. A rìs bithidh an Spiorad an sud, cosmhuil ri tobar a dh'uisge beò. An so cha 'n fhaigh thu gu leòr, ach an sud bithidh tu air do lionadh gu siorruidh. Bithidh mar an céudna an t-Athair na Athair dhuinn;

tiormaichidh e gach déur o ar sùilibh,—na deoir a shil sinn san fhàsach—a shil sìnn osceann chairdean a chaochail,—oscionn peacaich chàillte a dol a dh'ionnsuidh a bhàis. "Uime sin ciod a ghnè dháoine bu choir a bhi annaibh, ànn an caitheamh beatha náomh agus diadhaidh" (2 Pead. iii. 11).

---

# SEARMOIN X.

## AN T-ARD-SHAGART TROCAIREACH.

"Oir gu deimhin cha do ghabh e nadur nan aingle air, ach ghabh e siol Abrahaim air.

"Uime sin b' fhéumail da ànns na h-uile nithibh, bhi air a dheanamh cosmhuil ri bhraithribh, chum gu'm biodh e na àrd Shagart tròcaireach agus dileas ànn an nithibh a tháobh Dhé, chum réite a dhéanamh airson peacanna an t-sluaigh.

"Oir a mheud gu 'n d'fhuiling e féin, air dha bhi air a bhuaireadh, is comasach e air cabhair a dheanamh orra-san a ta air am buaireadh."—Eabh. ii. 16, 17, 18.

*Teagasg—Tha Criosd na Ard Shagart tròcaireach.*—Tha againn an so air tùs àrd-thighearnas tròcair Chriosd ànn a bhi gabhail air, nàdur an duine. "Gu deimhin cha do ghàbh e nadur nan aingle air, ach ghabh e siol Abrahaim air." Tha sinn a fòghluim mu dha cheannairc mhòir a thachair an eachdraidh a chruthachaidh,—ceannairc nan ainglean, agus ceannairc a chinneadh-dáoine. O chriochaibh glice nach h-urrainn sinne thuigsinn, cheadaich Dia iad le chéile, a chum agus gu'n d'thugadh e maith as an olc. Thachair a chéud

cheannairc an nèamh féin. Tre uabhar, pheacaich, agus thuit na h-aingle, agus uime sin tha e sgriobhte, gur e so "diteadh an diabhoil." "Cha do gleidh iad an cèud inbhe, ach dh'fhag iad an aite comhnuidh féin,"— "choimhid e iad uime sin ann an geimhlibh siorruidh fo dhorchadas, fa chomhair breitheanais an là mhòir" ('Iudais 3). Thachair an dara ceannairc air thalamh. Bhuair an diabhol e, agus thuit an duine; chreid e an diabhol roimhe Dhia, agus mar sin thainig e fo 'n mhallachd, "gu cìnnteach bàsaichidh tu." Mar so thainig an da theaghlach-sa fo 'n áon chorruich,—fo 'n áon diteadh, oir bha iad maráon air an diteadh gu teine sìorruidh. Ach O shìorruidheachd rùnaich Mac Dhé bàsachadh airson pheacach,—agus co do'n dithis airson am bàsaich e? Féudaidh gu'm bu ròghnaiche le na h-ainglibh air nèamh, gu'm bàsaicheadh e air an son a bha uair-eigin maille riù féin,—sin ri radh, airson nan aingle a thuit. Bha nadur nan aingleanni b'àirde no nàdur an duine, agus bha 'n duine cho domhain am peacadh, 's a bha na h-aingle. Uime sin nach bàsaich e airson nan aingle? So am freagradh, "gu deimhin cha do ghabh e nadur nan ainglean air, ach ghabh e siol Abrahaim air." An so tha àrd-thighearnas tròcair air a nochdadh, a gabhail seach air áon teaghlach, agus a deanamh gréim air teaghlach eile. Biodh faiteachas òirn, agus thoireamaid glòir do thròcair rioghail, an Tighearna Iosa.

1. Na biodh ìongantas ort ge d' ghabhadh Iosa seachad air iomadh. Tha e air a bhi marcachd agus a dol troimh ar dùthaich air an each gheal, air doigh sonruichte" (Taisb. vi. 2). Thilg e iomadh saighead; leòn e iomadh cridhe ànns a bhaile-sa; thug e iomadh gu a chosaibh, ach O nach deach e seachad air mòran? Nach

eil mòran air an toirt thairis do anamiannaibh an cridhe féin, agus a gluasad a réir an comhairle féin? No biodh iongantas ort air son so, oir is ann mar so a rinn e, 'n uair a thainig e do 'n t-sáoghal,—chaidh e seachad air géata ifrinn. Oir ge d' bha a chridhe làn gràidh agus grais, ge d' is gràdh Dia, cha 'n fhaca e mi-fhreagarrach e, a dhol seachad air na h-aingle a thuit, agus bàsachadh a chum tearnaidh a chinne-dáoine. Agus mar sin, ge d' tha e fathast làn gràidh mar bha e riamh, gidheadh tha cuid a ni e fhagail, am feadh tha cuid a sháoras e. "Bha mòran bhàntrach ànn, an laithibh Eliais, an uair a dhruideadh nèamh re thri bliadhna agus shè miosan,—ach cha do chuireadh Elias a dh'ionnsuidh aóin diubh, ach gu Sarepta Shidoin, 'chum mna a bha na bàntraich. Bha mòran lobhar an Israel ri linn Eliseuis am faidh, agus cha do ghlanadh a h-áon aca, ach Naaman an Sirianach" (Luc. iv. 25-27.

2. Uime sin ma thainig Criosd a dh'ionnsuidh d'anama-sa, thoir a ghlòir gu h-iomlan dha. "Tabhair glòir a Thighearn cha 'n ànn duinne; ach do d'ainm féin airson do thròcair agus airson d'fhìrinn" (Salm cxv. 1). Is ànn a mhàin a bhrigh truais àrd thighearnail Iosa, a tha thu air do thearnadh; cha 'n ànn a chionn gur feàrr thu na cach,—cha 'n ann a chionn nach eile thu cho aingidh ri cuid,—ach do dheagh nadur, agus gu tric a leughadh a Bhìobuill,—cha 'n ann. Tha iomadh a th'air an cuir air chùl, a tha a tháobh naduir, gu mòr ni 's béusaiche, na iomadh a th'air an tearnadh. Ni mò is ànn a chionn gu'n robh thu fo eisdeachd àraidh,—oir bha a cheart eisdeachd sin na meadhon cruadhachaidh do mhòran,—ach a chionn gu'n do thoilich Esan 'o fhior ghean maith

féin do sháoradh. O Mol e, a chaidh seachad air mòran, agus a thagh thusa,—mol e a chionn gu'n do bhàsaich E air do shon,—thoir glòir mar an céudna do 'n Spiorad Náomh, do bhrigh de sháor ghean maith-sa, gu'n do dhùisg e thu. O bithidh e na áobhar molaidh dhuit fad uile linntibh na siorruidheachd.

3. A ris, ma tha Criosd a nis a strì ri d'anam no cuir an neo-shuim e. Tha cuid, air do Chriosd a bhi bualadh aig dorus an anama, a chuireas dhiubh e 'o la' gu la'. Cuiridh iad a ghluasadan, agus a chuiridhean ann an neo-shuim. Their iad, tha mi tuilleadh 's 'og fathast; leig leam began fathast 'á shòlasan an t-sáoghail a mhealtuinn; is i 'n òige àm na sùbhachais, agus fosglaidh mi dha an dorus tràth gu leòr. Their cuid eile cha 'n eile ùine agam airson nithe mar so, tha teaghlach agam ri thogail, smuainichidh mi air a chuis an déigh so. Their cuid eile, tha 'n t-slàinte agus an òige agam; tha dòchas agam gu 'm bi mi beò iomadh bliadhna fathast, agus gur tiom gu leòr dhomh a dhol a stigh, 'n uair a thig tinneas na criche do m' ionnsuidh. Ach thoir thusa fainear, theagamh nach faigh thu cuireadh eile. Tha e nis a' bualadh; leig a stigh E; theagamh nach faigh thu 'n cothrom céudna 'm feasd tuilleadh. Cha 'n urrainn dhuit mothachadh peacaidh a ghintinn annad féin, 'n uair is àill leat; oir tha Criosd àrd-thighearnail ann a bhi tearnadh anamanan. Chaidh am buille deireannach a thoirt aig dorus mòran an so,—tha iomadh a bha fo' chùram nach eil fo chùram air bith a nis,—agus cha 'n urrainn sibh bhur cùram anama a thoirt air ais. Tha àm beatha aig gach áon, agus ma dh'fhosglas e an dorus tearnair e, ach mar fosgail, caìllear e. Féudaidh gur e so an cothrom mu dheireadh a

gheibh mòran dhibh; féudaidh gu bheil Criosd a toirt na buille dheireannaich aig ur dorus an diugh.

II. *Anns an dara àit tha Criosd ànns na h-uile nithibh air a dheanamh cosmhuil ri bhraithribh.* Bha Criosd cha 'n e mhàin na dhuine ach cosmhuil ruinne ànns na na h-uile nithibh. Dh' fhuiling e—bha e air a bhuaireadh. Mar a nochd mi uair-eigin roimhe sodhuibh, tha da ni ànns an robh e eadardhealaichte uainne—air tùs, do brigh gu 'n robh e na Dhia agus na dhuine. Anns a phrasaich, am Bethlehem, bha fior leanabh mic—ach an sud bha Iehobhah mar an céudna. Bha an Ti iongantach sin a mharcaich air loth asail agus a ghuil airson Ierusaleim, na fhior dhuine mar a ta thusa, agus na fhior Dhia mar a ta 'n t-Athair. Bu deòir duine a ghuil e, ach b'e gràdh Dhé a bha 'g oibreachadh na chòm an táobh a stigh. Bu duine a chrochadh air a chrànn agus b'i fuil duine a shruth mach as a lotaibh; ach bha e cho chinnteach na Dhia. San dara àit, ann e bhi gun pheacadh—an áon duine mu 'm b' urrainn e bhi air a ràdh gu 'n robh e "nàomh neo-lochdach, neo-thruaillidh air a dhealachadh o pheacachaibh"—Eabh. vii., 26—an àon neach air am b' urrainn Dia amharc o nèamh agus a ràdh, "féuch mo Mhac gràdhach ànns o bheil mo mhòr thlachd." Ghnàthaich e gach buaidh anama 's gach bàll corporra, an seirbhis an Tighearna. As a bhéul cha d'thainig riamh ach briathran gràsmhor. Sud an t-sùil nach d'amhairc riamh gu uaibhreach, faramadach, sanntach. Sud an aon làmh, nach robh riamh sìnte mach, ach a dheanamh maith. Sud an cridhe amhàin, nach robh "cealgach thar na h-uile nithe" (Ier. xvii., 9.) 'N uair a thainig an diabhol d'a ionnsuidh, cha d'fhuair e ni air bith ànn. A nis a tháobh na nithe so, b'éigin gu 'm

biodh e eadar-dhealaichte o bhraithribh—mur bitheadh cha b' urrainn e' bhi na Shlànuighear dhoibh. Ach ànns na h-uile ni eile, b'éigin dha bhi air a dheanamh cosmhuil ruinn, oir cha 'n eil earrann do 'ar staid, a dh' ionnsuidh nach d'irioslaich se è féin—mar a chi sinn.

1. Air tus chaidh e troimh cheumanaibh 'ar beatha, 'o leanabachd gu áois duine. Bha e na náoidhean buailteach do fhulangasaibh, agus chunnartaibh leanabachd. "Gheibh sibh an náoidhean paisgte ànn am bratspéilidh na luidhe am prasaich" (Luc ii. 12.) Mhothaich e mar an céudna deuchainnean ghiulanan; agus gun teagamh, bha an giulan náomh ud, a bha maille ri Ioseph an Sáor, am baile Nàsaret, na iongantas do iomadh. "Thainig Iosa air aghaidh ànn an gliocas agus am mèudachd, agus ànn an deagh ghean aig Dia agus aig dàoine" (Luc. ii., 52.) Ghiùlain e mar an céudna doilgheasan, agus curaman, air dha teachd gu áois duine, "'n uair a thoisich e air a bhi mu thimchioll deich bliadhna fichead a dh' áois."

2. Anns an dara ài●—mhothaich e gach cruaidh-chàs a bha ceangailte ris na cáochlaidh coraibh ànns an robh e rè a bheatha. Rè iomadh bliadhna, tha e coltach gu'n do sháothraich e maille ri Ioseph na dhrèuchd, agus mar so mhothaich e dèuchainn a bhi cosnadh arain lathail le fallus a ghnùis. An déigh sin, bha e air á chumail suas le coimhneas muinntir eile,—"mnai àraidh a bha frithealadh dha le am máoin" (Luc. viii. 3). Cha robh ionad aige ànns an cuireadh e a cheann. Is iomadh oidhche bha e an Sliabh-nan-crann-oladh, agus air cnuic Ghalile. A bharrachd air so, sháothraich e 'n drèuchd na ministreileachd. Shearmonaich e o mhoch gu dubh, agus gidheadh dh'fhaodadh

e a ràdh "co chreid ar teachdaireachd" (Isa. liii. 1). O cia cho tric 's a bha doilgheas air airson am mi-chreideamh. "Bha iongantas air, airson am mi-chreideamh" (Marc v. 6). Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e, a ghinealaich neo-chreideach agus choirbte cia fhad a bhitheas mi maille ribh; cia fhad a fhulaingeas mi sibh" (Mata. xvii. 17). Mar an céudna cia cho tric 's a ghabh iad oilbheum gun áobhar, "ag ràdh is cruaidh a chainnt so, co a dh'fhéudas éisdeachd rithe" (Eoin vi. 60). "Agus o'n àm sin, chaidh mòran d'a dheisciobluibh air an ais, agus cha d'ìmich iad ni's mo maille ris" (66). A rìs cia cho tric 's a fhuathaich iad e, mar a ta e sgriobhte,—"an éiric mo ghràidh tha iad naimhdeil dhomh" (Salm cix. 4). Chuir eadhon a dheisciobuil féin doilgheas air le mi-chreideamh, mar a ta mi-chreideamh Thomais, — an codal an gàradh Ghetsemane—aicheadh Pheadair,—ceilg Iudais!

3. 'San treas àit, bha deuchainnean aige 'o chairdibh féin! Cha do chreid eadhon a bhraithribh féin air,—dh'iarr muinntir a bhaile féin a thilgeadh sìos le creig. Ciod an t-àmhghar a mhothaich e 'n uair a chunnaic e bròn a mhathar, agus a thubhairt e ri Eoin "féuch do mhathair," agus ri mhathair, "féuch do mhac"—eadhon air dha bhi air a chuartachadh le doilgheasaibh a bhàis.

4. A ris faic na deuchainnean a bh'aige o Shatan! Bithidh Sluagh Dhé a' gearain air buairidhean Shatain, ach is beag a mhothaich iad dhiubh an coimeas ris-san. Ciod a chòmhraig eagalach a bh'aige ris rè an da-fhichead là ud, ànns an fhàsach? Cia cho dian is a bhrosnaich an diabhol na Phairisich,—maille ri Herod, agus Iudas na aghaidh! Cio cho uamhasach 's a bha an t-àm dubh mu'n dubhairt e "is i so bhùr n-uair-sa, agus cumhachd

an dorchadais" (Luc. xxii. 53)—agus a rìs, 'n uair a thubhairt e, "sáor mi o bheul an leomhain" (Salm xxii. 21), air dha bhi mothachadh an nàmhaid, a dlùthachadh gu ro ghéur ri anam.

5. 'San àit fa dheireadh air a cheann-sa, faic ciod na fulangais a fhuiling e o Dhia féin. Bithidh a shluagh gu minic ag osnaich 'a bhrigh è bhi folach a ghnùise uatha, ach O cia ainmic sa bhlaiseas iad air boinne dhe sin a dh'òl ésan. Nach b'eagalach da rireadh an cruaidh spàirn anama a bh'aig ànns a ghàradh, mu'n do bhrùchd fhuil a mach mar sud tre cholunn bheannaichte! agus a rìs sin a thug e gu bhi gláodhaich, "Mo Dhia Mo Dhia." Mar so, rinneadh e da rireadh [cosmhuil ri bhraithribh mar so, sheas e na 'n àit—ni a bhios na chuis rànnsachaidh, agus na àobhar iongantais tre uile linntibh na bith-bhuantachd.

1. Faic an so mata gràdh ro òirdheirc Chriosd—gu 'n d'thainig e 'o ghlòir, chum na criche-sa.

2. Foghluim a bhi fulang gu foighidneach — cha d'fhuiling thu fathast mar à dh' fhuiling Esan.

III. *Bheir sinn a nise fainear a chrioch a bh'aige 'san amharc*—"a chum gu 'm biodh e 'na àrd-Shagart tròcaireach agus dileas." Tha obair Chriosd mar Ard-Shagart air a roinn na da earrann—'sa chéud àit E bhi deanamh réite air son peacaidh—san dara àit, "E bhi deanamh cabhair orra-san a ta air am buaireadh."

1. Air tùs tha e deanamh réite airson peacaidh—obair mhòr Chriosd mar Ard-Shagart—agus a dh'áobharaich e bhi na dhuine, agus mar an céudna a bhàs. Mar gabhadh e'ar nadur air dh'fhéudadh e truas a ghabhail dinn, ach cha b'urrainn e bàsachadh air ar son chum ar peacaidh a thoirt air falbh, agus mar sin bhiomaid air

ar sgrios. A tháobh so, bha an t-Ard-Shagart fo 'n t-Seann-Tiomnadh na shàmhla comharraichte air Criosd —agus mar an céudna gach uan a bha air ìobradh, airsan a thug e féin suas mar iobairt air son ar peacaidh. Uime sin suidhich do shùil air—amhairc ris, agus bi sona. Tha na fulangasan-ud a fhuiling E air Calbhari, 'n uair a bha e mar ar n-Ard-Shagart ga thoirt féin suas mar ìobairt, a toirt soluis agus slàinte shiorruidh do 'n anam a tha creidsinn. So a mhàin an àon ni a bheir comhfhurtachd dhuit aig uair a bhàis—cha 'n iad do ghràsan —no do ghaol—no ni air bith a ta annad, ach so amhàin gu 'n do bhàsaich Criosd—gu 'n do ghràdhaich, agus gu 'n d'thug se e féin air do shon. "Oir a nis dh' fhoillsicheadh e áon uair ánn an deireadh an t-sáoghail, chùm peacadh a chuir air cùl tre E féin ìobradh"—Eabh. xi, .26.

2. *Gu cabhair a dheanamh orra-san a ta air am buaireadh.* Tha sluagh Dhé uile air am buaireadh. Tha deuchainnean aca gach là, agus mar sin tha gach àm, na àm féuma. Cha 'n eil ach a bheag dhe so aig muinntir neo-iompaichte. "Ann an docair mar dháonaìbh eile cha 'n 'eil iad, agus mar dhàoinibh eile, cha 'n 'eil iad air an sàruchadh" (Salm lxxiii. 5). Cha 'n eil mothachadh aca air olcas an cridhe, no air cumhachd Shatain,—oìr roimhe dha 'bhi air ìompachadh tha 'n duine creidsinn cho beag mu bhith an Diabhoil, agus a tha e creidsinn mu Chriosd. Ach air do neach a thighinn a dh'ionnsuidh Chriosd an sin tha e air bàll air a dhearbhadh,—"am bochd agus an t-ainnis ag iarraidh uisge, agus nach bi e ànn" (Isa. xli. 17).

Tha e air a dhearbhadh le Dia. Dhearbh Dia Abraham—cha'n ànn a chùm peacaidh,—" na abradh neach

sam bith 'n uair a bhuairear e, tha mi air mo bhuaireadh le Dia, oir cha chomasach Dia a bhuaireadh le h-olc, ni mo a bhuaireas e neach sam bith" (Seum i. 13). Gidheadh dearbhaidh Dia a phobull, oir cha d'thug e creideamh riamh gun deuchainn a chuir air. Aig àmana togaidh e suas iad dh'fhéuchainn am fàs iad uaibhreach, us an dichuimhnich iad e; ag àm eile bheir e bhàn gle iosal iad a dh'fhéuchainn am bi iad a' gearain air; agus ag àmana eile, bheir e teanntachd orra 'o gach táobh, a chum dearbhaidh a chuir orra co dhiubh a chreideas iad ànnsan amhàin, no 'dh'earbas iad am fuil 'sam feòil.

Tha muinntir an t-sáoghail a' buaireadh leanabh Dhe. Tha iad a faire dh'fheuch c'uin' thuislicheas e.

Is maith leò gu'n tuiteadh leanabh Dhe ànn am peacadh, Tha e toirt sìthe do'n coguisibh, gu bheil e cosmhuil riu féin. Mar sin, am feadh a gheibh iad coire dha an uaigneas, tha iad a deanamh gàirdeachais.

A rìs tha an cridheachan féin lan buairidh. Aig amana their e riu, "ciod an dolaidh a th' ann?"—nach beag e, ni mi e mata an àon uair so,—agus gabhaidh mi aithreachas, agus mar sin cha 'n eagal dhomh.

Tha mar an céudna an Diabhol a' tilgeadh a gathan teinnteach orra. Tha e 'ga 'm fuadach o Chriosd,—cuir troimhe-cheile orra na 'n ùrnuighibh,—a' lionadh an inntinnean le smuaintibh toibheumach,—a cuir an t-sáoghail air an toir.

O! Shluagh an Tighearna, is créutairean sibh a th'air bhur buaireadh,—a ghnàth bochd agus anniseach,—agus is e suidheachadh Dhé e, 'a chum is gum biodh sibh a ghnàth air bhur cumail an eisimeil Iosa. No abair uime sin, gur cruaidh an nì a bhi mar so air do dhèuchainn, air dhuit fios a bhi agad co dh' ìonnsuidh dh'tháodas tu a dhol.

Tha againn àrd-Shagart tròcaireach agus dìleas, a dh'fhuiling air dha bhi air a bhuaireadh, chùm cabhair a dheanamh orra-san a th'air am buaireadh. Cha 'n e mhàin gu'n d'thug an t-àrd Shagart 'o shean suas iobairt air an altair, ach rinn e tuilleadh is so,—bha e na Athair an Israel. Ghiulain e leis an ainmean air a chridhe an taobh a stigh do'n roinn bhrat, far an d'rinn e eadarghuidhe air an son; agus an sin thainig e a mach ag ràdh—" gu 'm beannaicheadh an Tighearn thu, agus gu'n gleidheadh e thu, gu'n tugadh an Tighearn air aghaidh dealrachadh ort, agus biodh e gràsmhor dhuit" (Aireamh vi. 24, 25). Agus is ànn mar so a tha Iosa a deanamh. Cha do sguir e air Calbhari. Esan a bhàsaich air ar son, tha e beò chum ar cuis a thagradh, agus ar cobhair an àm an fhéuma. Tha e na Dhia agus na dhuine air deas laimh Dhé; agus uime sin do bhrigh gur Dia E, tha e 'lathair an so an diugh, cho chinnteach 'sa tha áon againne. Tha fhios aig air gach imcheist,—air gach dèuchainn, air gach àmhghar. Tha e 'cluinntinn na h-osnadh is lugha, agus tha i 'beanntuinn ris mar dhuine, eadhon aig deas laimh Dhé. Agus mar a ta a ghràdh, a thruas, a cho-fhaireachduinn gun chaochladh, tha, E tagradh as do leth,—a sior smuaineachadh ort,—agus a deilbh mheadhoinean, a chùm do sháoradh.

Sibhse a bhraithrean ionmhuinn a tha mar so air bhur sàruchadh, o thigibh le dànachd gu righ-chathair nan gràs chum gu faigh sibh tròcair, agus gu'n amais sibh air gràs chum cabhair ànn an àm féuma (Eabh. iv. 16). An do bhuineadh uat áon a bha gu mòr air a ghràdhachadh leat? Thig agus innis e do Iosa,—sgàoil a mach do thrioblaidean uile na làthair-sa. Is aithne dhà iad,—tha co-fhaireachduinn aige riut,—tha e na

Ard-Shagart tròcaireach,—dileas, a ghnàth fagus aig àm an fhéuma,—agus comasach mar an céudna le fhocal, le a Spiorad, agus le fhreasdalaibh, air furtachd a dheanamh ort. Is èsan a thug dhuit a chomhfhurtachd a bh' agad tre na cairdibh a thugadh uat; agus is urrainn e an toirt fathast as an easbhuidh. Thug e mar so air falbh na sruthanan; chùm gu'n d'thugadh e do'n tobar thu. Bheil thu fulang a'd' cholunn? Rach a dh' ionnsuidh an Ard-Shagairt; tha mion-eòlas aige air do thrioblaidibh gu léir. Tha cuimhne agad, air dhoibh áon a bha bodhar, agus aig an robh stadachd na chainnt, a thoirt d'a ionnsuidh, mar a rinn e osnadh agus a dh' amhairc e suas gu nèamh ag ràdh Ephphata! Agus mar a bha cofhaireachduinn aige ris an áon-sa; mar sìn, tha cofhaireachduinn aige riutsa ann do thrioblaid mar an céudna, agus tha e comasach air a toirt air falbh—no foighidinn a thoirt gu a giulain,—agus a beannachadh dhuit. 'Bheil thu air do ro-dhèuchainn ad anam no ad chrànnchur, air sheòl, is nach eil fhios agad ciod a ni thu? Amhairc suas, tha e comasach air cabhair a dheanamh ort. Na 'm biodh E air thalamh, nach, rachadh tu d'a ionnsuidh?—nach lùbadh tu do ghlùn ag radh, a Thighearn dean furtachd orm? Ciod ge d' tha e nis aig deas làimh Dhe,—nach e an Ti céudna an diugh an dè agus gu siorruidh (Eabh. xiii. 8).

# SEARMOIN XI.

## GRADH DIONGMHALTA DHE DHUINNE.

"Cha'n eil eagal ànn an gràdh, ach tilgidh gràdh diongmhalta an t-eagal a mach, do bhrigh gu bheil pian san eagal; an ti a tha eagalach, cha d'rinneadh coimhlionta ànn an gràdh e.

"Tha gràdh againne dhasan, do bhrigh gu'n do ghràthaich esan sinne an toiseach.

"Ma their neach, tha gràdh agam do Dhia agus fuath aige d'a bhrathair, is bréugaire e, oir an ti nach gradhàich a bhrathair a chunnaic e, cionnus a dh'fheudas e Dia nach fac e, a ghràdhachadh?

"Agus an aithne so tha againn uaith-san, an ti a ghràdhaicheas Dia, gun gràdhaich e a bhrathair mar an céudna."—1 Eoin iv. 18—21.

Teagasg.—*Tilgidh gràdh diongmhalta an t-eagal a mach.*

Tha againn an so—

I. Air tùs mothachadh neach a th' air a thoirt fo' chùram anama,—"*tha pian san eagal.*" Tha da sheòrsa eagail air an ainmeachadh 'sa Bhiobull a ta eadar-dhealaichte o cheile,—áon diubh mar gu'm b'e àileadh nèamh e,—an t-áon eile mar gu'm b'e ceart àileadh ifrinn e.

1. Tha eagal ànn a th' air a cho-chuideachadh le gràdh—"eagal an Tighearna is e tùs a ghliocais. B'e so an spiorad do 'n robh Iòb—"air an robh eagal Dé agus a sheachainn olc" (Iob i. 1). Seadh is e spiorad Chriosd féin e. Annsan bha "'n Spiorad a rinn e géurmhothachail ànn an eagal an Tighearna" (Isa xi. 3).

2. Tha mar an céudna eagal trailleil ànn, a tha lionadh an anama le uamhas,—agus leis a' bheil na diabhlan air an lionadh. "Tha e sgriobhte gu bheil iad a' creidsinn agus a criothnachadh. So an ni a mhothaich Adhamh

agus Eubh, 'n déigh dhoibh tuiteam" 'n uair "a dh'fholaich siad iad féin o ghnùis an Tighearna Dé am measg chráobhan a ghàraidh" (Gen. iii. 8). So an ni mar an céudna a mhothaich fear coimhead a phrìosain "air dha teachd air chrith, agus tuiteam sios an làthair Phòil agus Shìlais ag ràdh, a mhaighstirean ciod is coir dhomh a dheanamh a chum gu'n tearnar mi" (Gniomh. xvi. 30). So an t-eagal mu'm beil Eòin a' labhairt,—agus "anns a bheil pian." Mhothaich cuid dhibh e; dh'fháodadh tuilleadh a mhothachadh, tha sibh fagus dha,—nochdam dhuibh cionnus a ta e ag oibreachadh 'san anam.

1. Air tùs tha an duine nadurra a tilgeadh dheth eagail, mar a tha e dearmad ùrnuigh. Bha suaimhneas aige o òige agus shocruich e air a dheasgainibh, agus cha do tharruingeadh a mach 'o shoitheach gu soitheach e, ni mo 'dh'ìmich e ann am braighdeanas air an áobhar sin, mhair a bhlas ànn, agus cha d'atharraicheadh 'fhaile" (Ier xlvii. 11). Tha iad mar thalamh nach eil air a threabhadh,—làn drise agus droighinn. O nach eil cuid an so nach do chriothnaich riamh a thàobh staid an anmana? Tha sibh a smuaineachadh nach eil áobhar agaibh,—gu'm beil sibh cho maith ri na coimhearsnaich. Ach teichidh am bruadar-sa air falbh, agus sin an uine aithghearr.

2. Anns an dara àit, 'n uair a fhosglas spiorad Dé sùilean an anama, bheir e air a pheacach is treise criothnachadh. Nochdaidh e dha lionmhorachd a pheacaidh—nach urrainn iad a bhi air an aireamh. Roimhe so, dhi-chuimhnich e gu furasda iad. Mhionnadh e, agus cha d'thugadh e fainear e, bha e gach là a cuir ri aireamh a pheacanna agus cha robh e 'ga fhaicinn. Ach a

nis tha Spiorad Dhé a cuir a pheacanna fa chomhair—agus air dhoibh mar so a bhi air am foillseachadh dha, tha e nis a criothnachadh agus ag ràdh, "dh'iath uilc gun aireamh mu 'n cuairt orm, ghlac mi' eucearta mi, àgus cha 'n eil e'n comas dhomh sealltuinn suas" (Salm xl. 12.

3. A rìs bheir an Spiorad e gu bhi faicinn cho an-tromaichte sa tha a pheacadh. Roimhe so, cha do sháoil e dad dhiubh, ach a nis, tha iad mar thuil a' dol thairis air anam. Tha e a nis a creidsinn gu' bheil fearg Dhé a gabhail còmhnuidh air—tha fuaim eagalach a seirm na chluasaibh—tha e faicinn a pheacaidh a bhi an aghaidh Dia náomh—Dia a tha làn maitheis agus gràidh—an aghaidh Iosa Criosd agus a ghraidh—mar sin tha eagal air, agus tha pian san eagal.

4. A ris tha an truaillidheachd a tha 'g oibreachadh anns a chridhe na pian do an anam. Gu tric tha buair-eadh agus dearbhadh air peacadh, a coinneachadh a cheile ànns an àon anam—'ga bhriseadh mar g'm b'eadh na bloighdibh. Tha dearbhadh peacaidh, a lòt a chridhe, cuir cabhag air an anam gu teicheadh 'o 'n fhearg a ta ri teachd; ach aig a cheart àm, tha anam-iann eigin — faramad no mi-run, ag oibreachadh na chridhe, agus 'ga iomain sios air an t-slighe leathain. Tha ifrinn mata air toiseachadh ànns an anam so, oir an ifrinn bithidh, mothachadh air fearg Dhé agus oib-reachadh truaillidheachd a dh'iomaineas an t-anam ni's mò agus ni's mò sios do na lasraichibh. Tha so ànn an tomhas air a mhothachadh eadhon ànns a bheatha so féin; féudaidh gu bheil cuid ann an so, 'ga mhothach-adh. So agad mata eagal, "agus tha pian ànns an eagal."

5. Is e ni eile air a bheil an Spiorad a toirt dearbhaidh,

nach urrainn neach cabhair a dheanamh air fein. Air tùs 'n uair tha neach air a dhùsgadh tha e smuaineachadh gu 'n toir se e fèin gu h-aithghearr as 'n staid-ud. Oidhirpichidh e air e féin fhireanachadh, air iomadh doigh. Athleasaichidh e a bheatha, bheir e oidhirp air aithreachas a dheanamh—agus a bhi 'g ùrnuigh. Ach a chuid us a chuid, nochdar dha gu bheil "fhìreantachd mar luideig shalaich" (Isa. lxiv. 6), agus nach eil e ach a còmhdach luideagan le luideagaibh. Tha e mar so air a thoirt gu bhi mothachadh nach urrainn duin' air bith, ni glan a thoirt a ni neòghlan. Tha so mar an céudna a tilgeadh sìos an anama—agus " tha pian ànns an eagal."

6. A rìs tha eagal air, nach faigh e Criosd am feasd—agus mar a ta fios aig cuid, tha pian ànns an eagal-so mar an céudna. Tha e 'ga lot gus a chridhe, gu' bheil Criosd air a thairgse gu sàor—gu' bheil e gu léir ionmhuinn—gu 'bheil e cuireadh pheacach d'a ionnsuidh, nach tilg e uaith aon air bith a thig—ach gidheadh gu 'n do pheacaich esan air 'leithid a dhoigh, agus re uine cho fada, agus gu' bheil e 'nis tuilleadh agus anamoch. O Tha pian anns an eagal-so.

Uime sin their cuid—" is fearr dhuinn mata gun a bhi air ar dùsgadh idir."

Freag I. Cha 'n eadh, oir is céum e chum na sìthesin a mhealtuinn, a tha dol thairis air na h-uile eòlas—oir is ànn mar so, a tha Dia a toirt muinntir gu mothachadh a bhi aca air am féum air Criosd. Fathast cha 'n eil thu ach a bruadar mu shìth, agus 'n uair a dhùisgeas tu, gheibh thu gur ànn mar so a tha a chuis. A rìs feòraich do anmanaibh a th' air an dùsgadh, an rachadh iad air an ais do 'n staid ànns an robh iad. O cha rachadh. Ma bhàsaicheas mi bàsaicheam aig bun a

chroinn-chéusaidh, na bàsaicheam an staid neò-iompaichte.

Freag II. Mar dùisgear thu a nis, dùisgear an ifrinn thu. Mar gabh thu eagal an so, gabhaidh tu eagal an sud. Tha iad uile na'n dùisg an sud,—agus a criothnachadh. Tha na diabhoil a' criothnachadh,—tha 'mhuinntir chàillte a criothnachadh. Uime sin nach b'fheàrr dhuit a nis criothnachadh, agus teicheadh a dh'ionnsuidh Chriosd mar d'fhasgadh? A nis, tha e feitheamh gu bhi gràsmhor,—an sud ni e fanoid 'n uair a thig bhur 'n eagal (Gnàth. i. 26), agus bithidh tu mothachadh gu bràth, "gu' bheil pian ànns an eagal."

II. *Anns an dara àit tha againn an so an t-atharrachadh a tha tighinn an lorg creideamh.* "Cha 'n eil eagal ànn an gràdh, ach tilgidh an gràdh diongmhalta an t-eagal a mach."

1. Cha 'n e ar gràdh-ne do Dhia, ach gràdh Dhe dhuinne a tha 'n so, do'n goirear gràdh diongmhalta, no gràdh coimhlionta. Tha gach ni a th'againne mi-choimhlionta. "'Nuair a ni sibh na h-uile nithe a dh' aithneadh dhuibh, abraibh is seirbhisich neo-tharbhach sìnn" (Luc. xvii. 10). Tha am peacadh a truailleadh na h-uile ni a ni sinn, agus mar sin, nach mòr a chomhfhurtachd dhuinn gu'n tilg an gràdh diongmhalta, coimhlionta so, a mach an t-eagal, 'nuair nach urrainn sinn leithid a ghràdh oibreachadh anainn féin. Thoir fainear mata is e gràdh an Athar dhuinne, a ta tilgeadh a mach an eagail. Tha èsan coimhlionta, tha oibre coimhlionta,—cha dean e ni ach sin a tha coimhlionta. Tha eòlas coimhlionta,—tha a chorruich coimhlionta,—tha a ghràdh coimhlionta. Ceart mar a sgapas gathan na greine, an dorchadas, ge b'e àit ànns an dealraich iad, mar sin tilgidh an gràdh so an t-eagal a mach.

2. Ach co air a tha e dealrachadh? Tha air Iosa Criosd. Dà uair labhair Dia 'o nèamh ag ràdh, "is e so mo Mhac gràdhach-sa ànns a bheil mo mhòr-thlachd" (Mat. iii. 16, xvii. 5). Tha Dia a gràdhachadh a Mhic féin gu coimhlionta. Tha e 'ga fhaicinn féin air fhoillseachadh ànn. Tha e làn-riaraichte leis an obair a chriochnaich e. Tha cridhe neo-chriochnach an Dé neo-chriochnaich a sruthadh a mach ànn an gràdh do Iosa Criosd. Agus a nis, cha 'n eil eagal an cridhe Chriosd, tha eagalan-sa uile air dol seachad. Thubhairt E, "dh'fhuiling mi d'uamhasan tha mi an imcheist" (Salm lxxxviii. 15), ach a nis tha e a làn mhothachadh gràdh coimhlionta Athar, agus tilgidh gràdh coimhlionta a mach an t-eagal. Eisdibh mata o sibhse air a' bheil eagal! An so ann-san gheibh sibh fois do bhur n-anamaibh; seadh cha ruig sibh a leas a bhi mionaid eile fo' bhur n-eagalaibh cràiteach. Ghiùlain èsan an fhearg as 'm beil eagal oirbh; agus tha e nis air fhoillseachadh mar fhasgadh 'o àmhghar agus o chunnart. Amhaircibh ris mata, agus gheibh sibh sáorsa; gairmibh air, agus gheibh sibh sáorsa. A' bheil thu 'g ràdh nach urrainn thu áon chuid a thighinn, no gairm air, no amharc ris, oir tha thu cho truagh. "*Eisd* mata agus mairidh d'anam beò" (Isa. lv. 3). Tha e na Shlànuighear airson nan truaghain. Tha e, cha 'n e 'mhàin na Shlànuighear air an son-sa a tha falamh, agus bochd; aig nach eil ni sam bith leis am mol siad iad féin; ach eadhon dhoibh-san nach urrainn iad féin a thoirt dha; agus mar sin ge b'e ciod do staid, tha e comasach air do sháoradh. Ach am feadh is a dh'fhanas tu mar a ta thu, tha thu,—mi-chreid-each,—tha thu fo làn-chorruich,—corruich neo-mheasgta an Tighearna, agus tha a chorruich cho mòr ri a

gràdh ;—oir tha iad maráon a tighinn o Dhia. Ach air dhuit amharc air Criosd, air bàll tha thu na d' chuspair 'a ghràdh dhiongmhalta neo-mheasgta-so, agus fadheòidh a thilgeas a mach gach eagal.

III. *Anns an tréas ait, bheir a ghràdh, dànachd aig là bhréitheanais,* 17.—Tha là mòr a teachd, mu 'm beil sinn gu tric a' léughadh ànns a Bhiobull,—là a bhreith-eanais, an là ànns an toir Dia breith air nithibh uaig-neach a chridhe tre Iosa Criòsd. Cha'n urrainn muinn-tir gun Chriosd seasamh air an là ud. "Cha sheas na h-aingidh ànn am breitheanas" (Salm. i. 5). A nis tha iad dàna,—tha an aghaidhean mar umha ; cha ghabh iad naire eadhon an uair a ta iad air an glacadh a peacachadh. Faic eadhon ànn ar measg féin, cho follaiseach agus a dhearmadas iad orduighean an t-sois-geil. Faic cho dàna is a ni cuid eile mionnan,—agus cho dàna sa thig cuid eile dhiubh gu bord an Tighearna. Ach cha bhi so ach rè uine ghoirid. 'Nuair a thig Iosa na ghlòir—an sin bithidh naire orra,—agus iadsan nach d'rinn ùrnuigh roimhe, guilidh iad an sin. Chì na peacaich, a thug an cosan gu peacadh a ghniomhachadh, agus gu suidhe an so ag bord an Tighearna air an t-sabaid mu dheireadh, gu'n criothnaich iad air an cosaibh air an là ud. "Co a dh'fhéudas là a theachd a ghiùlain" (Mal. iii. 2),—'nuair a fh'fhosglas e na leabhraichean,—am Biobull,—agus leabhar cuimhne Dhé,—agus a bheirear breith air na màirbh a réir nan nithe a ta sgriobhta ànns na leabhraichibh ? 'N sin bàsaichidh cridheachan nan dáoine mi-dhiadhaidh na 'n cuim. 'N sin toisichidh "an naire agus am masladh siorruidh" (Daniel xii. 2). Ach tha cuid 'ga misneach-adh féin, le bhi smuaineachadh gu bheil 'm peacaidh

foluichte do bhrìgh gu 'n d'rinneadh an diomhaireachd iad ; ach air an là ud, bithidh gach peacadh air a thoirt am follais." Tha mi ag ràdh ribh, gu 'n toir dáoine cùnntas ànn an là a bhreitheanais airson gach focail dhiomhain a labhras iad" (Mat. xii. 36). O cia mar chriothnaicheadh tu a dhroch dhuine, na 'n ainmichinn-sa an eisdeachd an t-sluaigh so, na peacanna uaigneach a chuir thu 'n gnìomh ré na seachduinn a chaidh seachad,—do cheilg,—do mhealltaireachd,—do neò-ghloine d'fharmad,—do mhi-run a ghniomhaich thu,—ciod an naire 'bhiodh ort; bhiodh tu gu cinnteach fo mhòr àmhluadh ! Cia mò gu mòr air an là ud, 'nuair a bhios nithe uaigneach do bheatha gu léir air an deanamh follaiseach fa chomhair an t-sáoghail uile ! Ciod an t-àmhluadh eagalach fo 'n tuit d'anam sìos ; cha bhi smid agad ri ràdh, tosdaidh gu h-iomlan an t-uabhar, agus an fhéin-ghlòir.

Ach bithidh dànachd aca uile a ta ann an Criosd.—1. *Air tus do bhrigh gu 'm bi Criosd na bhreitheamh an sud.* O ciod an t-sìth leis an lion e thu a chreidich, 'nuair a chi thu air 'n là ud, gur e Criosd am breitheamh ! Esan a dhoirt fhuil air do shon,—d'urras,—do bhuachaille, " na h-uile." Fuadaichidh e air falbh gach eagal, oir their thu, " co dhiteas, is e Criosd a fhuair bàs " (Romh. viii. 34). Anns a cheart lamh a fhosglas an leabhar, chi thu làrach nan lotan a rinneadh le do pheacaibh-sa, agus bithidh e air do tháobh aig a bhreitheanas, ceart mar a ta e 'nis air do tháobh.

2. 'San dara ait, do bhrigh gu 'bheil an t-Athaìr féin 'ga ghràdhachadh. Is áon Criosd agus Athair ; agus uime sin, cha 'n eil E faicinn peacaidh annaibh, do bhrigh gu 'bheil sibh ànn an Criosd. Uime sin tha sibh

am beachd Dhé a réir fìreantachd ur n-urrrais, air sheòl 's gu 'm bi gràdh Dhé leibh, agus agaibh air an là-ud. Chi thu fáoilte air an Athair, agus cluinnidh tu guth Iosa ag radh, "thigibh, a dháoine beannaichte m' Athar-sa.

Uime sin na biodh eagal oirbh, feithibh-sa air an Tighearna, agus biodh deagh mhisneach agaibh.

IV. *Tha againn anns a cheathramh àit, toradh gràidh Dhe dhuinne.* "Tha gràdh againne dhàsan do bhrigh gu'n do ghràdhaich esan sinne an toiseach" (19). 'N uair tha peacach bochd a deanamh gréim air Iosa, agus mar so a mothachadh gràidh Dhé ànn am maitheanas peacaidh, cha'n urrainn e gun a bhi gràdhachadh Dhé. 'N uair a phill am mac struidheil air ais, agus a mhothaich e gairdeanna Athar mo mhuinneal, air bàll mhothaich e gràdh d'a Athair—direach mar a thairneas grian an t-shàmhraidh suas le blàths ceò na talmhuinn d'a h-ionnsuidh féin. Mar sin 'nuair a thuiteas gathan tlà Griann na fìreantachd air an anam, tairnidh iad air bàll suas gràdh an anama sin, d'a ionnsuidh.

Tha fadal air cuid dh'ibh gu Dia—a ghràdhachadh. Thigibh mata a dh'ionnsuidh a ghràidh ; áontaichibh a bhi air bhur gràdhachadh leis, cia air bith cho mi-airidh 'sa tha sibh annaibh féin. Tha toiseach aig sibh a bhi gràdhaichte leis-san, air a bhi 'ga gràdhachadh, agus is ànn mar so a thig a ghràdh a dh'ionnsuidh do chridhe agus a ghràdhaicheas tu E. Tha a ghealach, 'nuair a dh'eireas solus na gréine, duaichnidh, — ach gidheadh a dealradh 'n lorg so. Mar sin 'nuair tha gràdh Dhé air a dhortadh ànns a chridhe, gràdhaichibh an cridhe sin Dia. "Tha gràdh againne dhasan, do bhrigh gu'n do ghràdhaich esan sinne 'n toiseach" (19). Cha'n

eil leighis air cridhe fuar, ach le bhi 'g amharc air cridhe Iosa. Tha cuid dhibh nach eil a toirt gràidh do Dhia, do bhrigh gu'm beil sibh a gràdhachadh ìodhail. Ma tha, bithibh cinnteach nach do ghràdhaich sibh esan, agus gu bheil a mhallachadh na luidhe oirbh. "Ma tha neach sam bith nach gràdhaich an Tighearn Iosa Criosd, biodh e Anatema Maranata" (1 Cor. xvi. 22).

2. *Tha sinn a gràdhachadh ar brathar mar an céudna.* Ma tha thu gràdhachadh neach a th'air falbh, uat, tha thu gràdhachadh a dhealbh. Ciod e sin a tha bean an t seòladair-ud, a gleidheadh cho cuiseil ànn an napicin, agus a tha i toirt a mach gach maduinn, agus feasgar, ag amharc air le déuraibh? Tha dealbh a fir, a th'air a chùan. Tha i 'ga gràdhachadh do bhrigh e bhi cosmhuil ris; cha'n eil an dealbh foirfe ach gidheadh tha e cosmhuil ris. Mar sin, tha na creidich cosmhuil ri Criosd,—tha a Spiorad annta,—tha iad a 'gluasad mar a ghluais èsan,—tha iomadh easbhuidh orra, ach gidheadh, tha iad cosmhuil ris, agus uime sin ma ghràdhaicheas tu èsan gràdhaichidh tu iadsan mar an céudna,—agus dluthaichidh tu riu mar do chàirdean is faisge.

A bheil cuid an so aig nach eil gràdh air bith do fhior phobull an Tighearna? Is coma leat an gnùis,—no an slighean,—an còmhradh,—no an ùrnuighean. Na cealgairean arsa tusa, agus mar sin seachnaidh tu iad. A' bheil fhios agad c'arson? Tha fuath agad do'n ìomhaigh, do bhrigh gur coma leat dhasan ris a' bheil iad cosmhuil; is coma leat do Chriosd, agus uime sin cha bhuin thu dha.

# SEARMOIN XII.

## 'DEANAMH UAILL A CRANN-CEUSAIDH CHRIOSD.

" Ach nar leigeadh Dia, gu'n deanainn-sa uaill ach ànn an cránn-céusaidh ar Tighearna Iosa Criosd, tre 'm bheil an sáoghal air a chéusadh dhomh-sa, agus mise do'n t-sáoghal."—Gal. vi. 14.

Teagasg. — Deanamh uaill ànn an cràнn-céusaidh Chriosd. Tha againn an so,

I. Air tùs an teagasg mu'm beil Pòl a labhairt,— crann-ceusaidh Criosd. Tha tri seadhan aig an fhocal-sa, ànns a Bhìobull,—thugamaid fainear iad.

1. Anns a chéud àit, tha e ciallachadh an fhiodha do'n robh an cràнn-céusaidh air a dheanamh,—agus air an robh an Tighearn Iosa air a chuir gu bàs. Bha an doigh peanais-so, air a dheilbh air tùs leis na Romhanaich, — agus amhàin arson thraillean, agus an luchd droch-bheirt bu mheasa. Bha e air a dheanamh do dha mhaide air an cuir,—fear tarsuing ar fear ; an sin air a leagadh air an talamh, agus an neach ciontach air a chuir na luidhe air. An sin bha tarrang air a cuir troimh gach lamh, agus te eile troimh na cosaibh a bha air an cuir, tè air uachdar tè. Bha an cràнn an sin air a thogail suas direach agus air a chuir ànn an tóll—air fhagail an sin, agus an duine crochta air, gus an d'thugadh e 'chuid agus a chuid suas an deò. Is e so am bàs a dh'fhuiling Iosa. " Dh'fhuiling e 'n cràнn-céusaidh a' cuir na nàir an neò-shuim " (Eabh. xii. 2). " Bha e umhal gu bàs eadhon bàs a chroinn-chéusaidh " (Philip. ii. 8).

2. Tha e a mar an céudna a ciallachadh slighe na

slàinte trid Iosa air a chéusadh. "Oir a ta sinne searmonachadh a chroinn-chéusaidh na aimeadachd dhoibhsan a chaillear, ach dhuinne a sháorar is e cumhachd Dhé e" (1 Cor. i. 18). Tha e soilleir o so gu' bheil a bhi searmonachadh a chroinn-chéusaidh, agus a bhi searmonachadh Chrìosd, ciallachadh an áoin ni; agus gur e so a th' air a chiallachadh le ar bònn teagaisg. Uime sin, tha 'n crànn-céusaidh a ciallachadh, ìnnleachd na slàinte agus obair Chriosd air son a phobuill. Tha e filleadh mar an céudna gràdh Dhé ànn a bhi toirt a Mhic, agus gràdh a Mhic ànn e bhi 'ga thabhairt féin (Eoin iii. 16). Ann an áon fhocal, tha obair Chriosd gu h-iomlan air a filleadh ànns a chrànn-chéusaidh. B'e an céum a b' ìsle e d'a irioslachadh,—air a chrànn thubhairt e, "tha e criochnaichte"—sin ri ràdh tha m' umhlachd criochnaichte,—tha m' fhulangasan criochnaichte,—tha obair na sáorsa criochnaichte,—tha stad air a chuir air an fhearg a thoill mo phobull. So uile rinneadh trid a chroinn-chéusaidh, agus uime sin tha e ciallachadh oibre chriochnaichte an Tighearna Iosa.

3. Tha e ciallachadh mar an céudna fulangais airson Chriosd. "Thubhairt Iosa ri dheisciobluibh ma 's àill le neach air bith teachd am dhéigh-sa, aicheadhadh se e féin, agus togadh e air a chrànn-céusaidh, agus leanadh e mise" (Matt. xvi. 24.). Air do neach a theachd na dhéigh-sa, féumaidh è a sholasan peacach agus a dhroch còmpanaich a chuir air cùl, agus a bhi deònach, air a sgàth, fanoid,—agus fuath an t-sáoghail a ghiùlain. "Fùilgidh iadsan uile leis am b' àill am beatha a chaitheadh gu diadhaidh ànn an Iosa Criosd, géar-leanmhuinn" (2 Tim. iii. 12). A bhi giùlain an leithidean so air a sgàth is e sin a bhi togail a chroinn-chéusaidh.

" Agus an ti nach glac a chrànn-céusaidh, agus nach lean mise, cha 'n airidh orm e " (Matt. x. 38).

Ann ar ceann-teagaisg, tha 'm focal a ciallachadh an dara ni a rinn sinn ainmachadh,—Slàinte tre Chriosd, agus ésan air a chéusadh.

A chairdean ionmhuinn, is e so an ni a th' air a chuir fa bhur comhair leis an aran agus leis an fhion (1 Cor. xi. 24, 25), eadhon obair chriochnaichte Chriosd airson na'm peacach. An so tha gràdh, agus gràs an Tighearna Iosa, gradh Dhé an t-Athair,—cumhnant nan gràs,—umhlachd Chriosd a dh'ionnsuidh a bhàis, air an cuir fa bhur comhair gu soilleir leis an aran 's leis an fhion. O's milis brighmhor an t-searmoin a th' againn ànns na comharraidhibh ud. Tha cuid do shearmoinean ànns nach eil ach beag do Chriosd 'o 'n toiseach gu 'n deireadh, ann an cuid eile, tha e air a nochdadh ro mhi-choimhlionta ; ach an so cha 'n eil dad ach Criosd agus esan air a chéusadh. O bithibh ag ùrnuigh gu'n druigh an sealladh air bhur cridheachaibh, agus gu'm bi iad air an tarruing a mach a dh'ionnsuidh Iosa,—agus gu'm beannaich Dia an sealladh-sa, gu bhi 'g ìompachachadh. A mhuinntir ionmhuinn,—seadh 'a chlann-bheag, amhaircibh gu dùrachdach air do'n aran a bhi air a bhriseadh, agus 'm fion air a thabhairt. O is sealladh druighteach d'a rireadh è, agus gu'n robh e gu mòr air a bheannachadh dhuibh. Agus sibhse a ta creidsinn ànn an Criosd amhaircibh-sa mar an céudna gu dùrachdach, chùm beachdan ni's doimhne,—ni's àirde fháotainn do shlighe na slàinte. Tha cuimhne agaibh mar a leagh an sealladh ud a thug Criosd air Peadar a chridhe ; agus mar a chaidh e mach agus a ghuil e gu goirt. O bi guidhe gu 'n dean an sealladh-sa an duigh, thusa a

thaiseachadh air a mhodh chéudna. Air do'n Cheannard chéud fhaicinn, mar a sgoilteadh na creugan thubhairt e, "gu cinnteach b'e so Mac Dhé!" Amhairc thusa air an aran-so air a bhriseadh, agus mothaich an ni céudna, a chum 's gu'm bi do chridhe a dol a mach an deigh 'n Tighearna. Air do'n ghaduiche àmharc air gnùis an t-Slànuighear air a chrann, agus a mhòrachdsin a bha ànn, eadhon 'na bhàs, fhaicinn, thubhairt e, "a Thighearn cuimhnich ormsa" (Luc. xxiii. 42). Air bhi do'n aran so mata a nochdadh a cheart ni dhuit-sa, O iarr, gu'm bi thusa air do dheanamh comasach le a ghràs, air a bhi mar an céudna ag ràdh, "cuimhnich ormsa." O chreidich iarr seallaidhean do Chriosd a dh'-abuicheas tu. Mar a tha toradh na talmhuinn aig àmanaibh ag abuchadh tuilleadh an áon là, 's tha e aig àmanaibh eile ann an tri, iarr thusa gu'm bi 'n là-so d'a rireadh na là abuchaidh air mhodh sonruichte dhuitse.

II. Anns an dara àit tha againn an so iarrtus Phoìl a tháobh a chroinn-chéusaidh,—"nar leagadh Dia gu'n deanainn-sa uaill, ach ann an cràنn-céusaidh ar ar Tighearna Iosa Criosd."

1. Tha so a nochdadh gu soilleir gu'n do chuir e air chùl "fhìreantachd féin a ta o'n lagh." Tha 'n duine nadurra ag iarraidh slàinte le bhi 'ga fhireanachadh féin fa chomhair Dhé. Athleasaichidh e a chaitheamh-beatha,—cuiridh e srian ri theangaidh,—féuchaidh e ri a smuaintean a cheannsachadh chum mar so gu'm mol se e féin do Dhia. Théid e ni's faide. Oïdhirpichidh e air folach a chuir air a pheacaibh le aideachadh, ùrnuighibh,—déuraibh,—le bhi gabhail na Sacramaint,—agus so uile tha e deanamh chum gu mol se e féin do Dhia; agus mar so gu'n cuir se fo' fhiachaibh e gu a pheacanna

a mhaitheadh, agus gràdh a thoirt da. Dh'fheach Pòl ri so a dheanamh. Bha e na Phàiriseach,—"a tháobh na fireantachd a ta 'o 'n lagh neo-choireach." Chaith e a bheatha gu stuama, agus choisinn e cliù, mar dhuine bha ro-dhiadhaidh. "Ach ars esan, na nithe a bha nam buannachd dhomh, mheas mi iad sin nan càll airson Chriosd" (Philip. iii. 7). Air do Dhia a shùilean fhosgladh threig e slighe na féin-fhìreantachd,—cha robh tlachd aig ìnnte ni b'fhaide. Cha 'n eil e ni 's mò a cuir muinghin san fheòil (iii. 3). Chuir e cùl gu bràth ris an t-slighe-so, seadh chuir e fo' chosaibh i. "Tha mi ars èsan a meas gur áolach iad, a chum gu cosnainn Criosd" (iii. 8). O 's briadha 'n ni è,—duine a bhi saltairt air fhìreantachd féin,—agus ni a ta ro dheacair ri chosnadh.

2. Thug se e féin suas gu h-iomlan do Chriosd. Fhuair e a leithid do shealladh d'a glòir,—d'a mhaise,—d'a òirdheirceis slighe na slàinte, agus a lion suas a chridhe,—agus a rinn nithe eile beag na shealladh. "Bha gach gleann air a lionadh, gach béinn agus cnoc air an ìsleachadh, na nithe cama air an deanamh dìreach, na slighean garbha air an deanamh réith, agus slàinte Dhé air a foillseachadh" (Luc. iii. 5, 6). Mar a théid na réulta as an t-sealladh ri éiridh na gréine ; mar sin air do Ghrian na fireantachd éiridh air anam so, chaidh gach ni eile a shealladh. Lion Iosa agus èsan air a chéusadh a shùil,—agus a chridhe. Chunnaic,—chreid e agus bha e sona. Ann an Criosd bha leasachadh d'a easbhuidhibh uile. Ann an Criosd bha Dia air a ghlorachadh, agus èsan air a theàrnadh. Uime sin dhlù-lean e ris le rùn cridhe.

3. *Rinn e uaill ànns a chrànn-cheusaidh.*—Dh'aidich

e Criosd am fianuis dháoine, cha robh naire air as, am fianuis na ginealaich uilc-ud ; agus rinn e uaill ànn mar an t-slighe trid an d'fhuair e maitheanas, sith—agus náomhachadh. O ciod am mugha a ta 'n so ! Roimhe-sud, thug e toibheum do ainm Iosa, agus ghéur-lean e dh'ionnsuidh a bhàis iadsan a ghairm air ainm. A nis tha e a deanamh uaill as. "Air bàll shearmonaich e Iosa ànns na sionagogaibh gur esan an Criosd" (Gniomh. ix. 20). Roimh-so, rinn e uaill na bheatha neo-lochdach féin, ach a nis is i so uaill ; ged' is e ceann-feadhna nam peacach,—gu'n do bhàsaich Criosd air a shon. Roimhe so, rinn e uaill a fhòghlum, mar áon a shuidh ag cosaibh Ghamàliel ; ach a nis tha e dèanamh uaill ànn e bhi air a mheas mar amadan air sgàth Chriosd,—agus ànn e bhi àir a stiuradh leis mar leanabh beag. Ag bord an Tighearna,—a'm measg a chairdean,—am bailte nan cinneach, am baile na h-Aithne, san Roimhe, 'm measg dháoine foghluimte, agus neo-fhoghluimte, fa chomhair righrean us prionnsachan, tha e deanamh uaill a slighe na slàinte trid Iosa Criosd, mar an t-áon ni is fiu' aithne bhi againn air. A chairdean gràdhach, ciod ànns a' bheil sibhse a' deanamh uaill,—an ànn an Crànn-céusaidh Chriosd ?

1. An do sguir sibh do bhi ag iarraidh slàinte trid oibribh an lagha. Tha 'n cridhe nàdurra suidhichte air sibh a bhi 'ga bhur sior athleasachadh féin, gu Dia a chuir fo chomain, maitheanas a thoirt dhuibh. A' bheil sibh ag amharc ribh féin airson fìreantachd—ri bhur dearbhadh air peacadh,—bhur bròn airson peacaidh, bhur n-oidhirpibh, bhur déuraibh, bhur n-urnuighibh, bhur n-ath-leasachadh, bhur comas ànn an ùrnuigh, seadh no ri obair an Spioraid annaibh.

Bheil sibh ag amharc ri so mar bhónn fìreanachaidh? Ma thruaighe! Ma thruaighe! "Tha 'n leabaidh tuilleadh 's goirid gu neach e féin a shineadh oirre, agus tha am brat tuilleadh us aimhleathan gu neach e féin a phasgadh ànn" (Isa. xxviii. 20). Na seall airson maitheanais air an doigh so, tha do chridhe anabarrach ain-diadhaidh, agus uime sin, fireantachd air bith a tha sruthadh uaith,—tha i salach gràineil, agus uime sin cha sheas i an sealladh an Tighearna. O Meas i mar chall, mar luideagan salach, mar áolach an coimeas ri Criosd.

2. Rach a dh'ionnsuidh Chriosd. Creid ànn an gáol an Tighearna Iosa Criosd. Tha a thlachd ànn an tròcair,—tha e deònach maitheanas a thabhairt,—tha e fìreanachadh nan dáoine mi-dhiadhaidh. Am faca tu mata glòir a chroinn-chéusaidh,—an do dhrùidh e air do chridhe; a' bheil thu làn toilichte leis an doigh tearnaidh so? A bheil thu faicinn gu' bheil Dia air a ghlòrachadh ànn a bhi 'ga do sháoradh,—gu' bheil e na Dhia ceart,—fior, glòrmhor, náomh, agus gidheadh 'ga d'fhìreanachadh. 'Bheil crànn-céusaidh Criosd, a' lionadh do chridhe,—ga d' lionadh le sìth,—bheil gràdh agad do'n fhocal-sin "fìreantachd Dhé?"—"an fhireantachd a ta 'o chreideamh"—"fìreantachd as eugmhais oibre?" A bheil thu suidhe sios an sealladh a chroinn-chéusaidh, agus a' bheil d'anam a foisneachadh ànn?

3. Dean uaill ànn an crànn-céusaidh Chriosd agus ànn amhàin. Cha'n urrainn do fhior Chriosduidh a bhi folaichte. Tha gràs cosmhuil ri spiosraidh ànns an làmh; ni se e féin aithnichte. Cha'n urrainn do Chriosduidh fior-bheò, a bhi na thosd; agus mar sin ma tha thusa d'a rireadh a mothachadh mìlseachd a chroinn-chéusaidh, aidichidh tu Criosd am fianuis dháoine,—

coslach "ris an fhion a's feàrr a theid sios gu milis, a toirt cainnte do bhilibh an dréum a choidleas" (Dan. vii. 9). 'Bheil thu 'ga aideachadh na d'theaghlach,—agus ag ràdh an sin, gur le Criosd thu. Bi dileas ànn do thigh féin. Is comharradh gur cealgair e, áon a bhi ag aideachadh Chriosd ànns gach àit, ach na thigh féin. Am measg do chompanaich an abair thu gur e do charaid e; an tigh-na-ceannachd agus air a mhargadh a bheil thu deònach a bhi aithnichte mar neach a th'air a ghlanadh am fuil an Uain? A bheil fadal ort gus 'm bi do cleachdadh làn chosmhuil ri riaghailtibh an t-soisgeil? Thig mata gu bord an Tighearna agus aidich èsan a shàor d'anam. Gu 'n deònaich an Tighearn dhuit so a dheanamh ànn am firinn, agus a bhi gabhail Chriosd mar lòn d'anama, mar d'fhìreantachd,—do Thighearn, do Dhia—agus mar na h-uile dhuit. Na leagadh Dia, gu 'n deanadh tu uaill ach ànn an crànn-ceusaidh Chriosd.

III. *Anns an treas àit, thoir fainear an toradh,—"tre 'm bheil an sáoghal air a chéusadh dhomh-sa agus mise do'n t-sáoghal."* "Ma tha neach sam bith ànn an Criosd, is créutair nuadh e" (2 Cor. v. 17). 'N uair a dh' fhosgail Iosa sùilean Bhartimeis, bha beachd eile aige do'n t-sáoghal. Is ànn mar so a bha Pòl, cho luath 's a dh' éirich e dhe ghlùnaibh, le sìth Dhé na chridhe, dh' atharraich an sáoghal na shealladh. Ma dh' ìmich e air sràidibh Dhàmascuis, no ma dh' amhairc e 'o mhullach a thighe air na ráontaibh maiseach a bha ri táobh Abàna, bha a nis an sáoghal le ghlòir ànn 'a shealladh mar ni bochd,—fáoin,—màrbh. Roimhe so, bha e taitneach dha,—roimhe so, bha a chridhe suidhichte air a shaibhreas,—a shòlàsaibh—a mhaise, ach air dha creid-

sinn ànn an Iosa, air bàll bhàsaich e do na nithibh so. Cha robh 'bhuaidh aca nis air, a bh' aca uair-eigin, agus bha iad gach là a càll an cumhachd. Mar a chailleas duine a ta bàsachadh air crànn-céusaidh, a neart a chuid agus a chuid, a réir mar a ta an fhuil a ruith tre lotaibh a làmhan 'us a chosan ; mar sin tha an sáoghal ànns an robh a leithid do thlachd aige-sa, a chuid agus a chuid a càll a mhaise ann na shealladh. Fhuair e 'leithid 'a mhìlseachd ann an Criosd,—am maitheanas peacaidh ann an co-chomunn Dhé, am fianuis an Spioraid, agus gu'n robh an sáoghal a fàs gach là ni bu lugha na shealladh.

A rìs cha 'n e mhàin gu'n robh an sáoghal air a chéusadh dhàsan, ach mar an céudna "*èsan do'n t-sáoghal.*" Mhothaich e gu'n d'thainig atharrachadh air féin. Bha e uaireigin cosmhuil ris an each-reis nach gabh ceannsachadh,—no ris a chù a th'air an lorg ; mar sin bha a chridhe a plosgartaich an déigh urraim agus ainme us cliù sáoghalta, ach a nis tha e briste bruite,—air a chéusadh do na nithibh so. Cha 'n e gu'n robh anamiannan gu h-iomlan màrbh ànn,—o cha robh idir, bha iad a nis agus a rithist a gluasad ànn, agus 'ga chuir gu ghlùnaibh a dh' iarraidh cabhair 'o shuas. Gidheadh mar is mò a dh' amhairc e ris a chrànn-chéusaidh is ànn as mo a bhàsaich an " seann duine." Mhothaich e gach là ni's lugha thogradh gu peacadh, agus an tuilleadh tograidh airson Chriosd,—airson Dhé, agus airson náomhachd.

Le a bhi beachdachadh air na nithibh so feudaidh tu breithneachadh an d'thainig tu 'dh' ionnsuidh Chriosd. Roimhe so b'e 'n sáoghal do chuid uile,—a chliù, a sháibhreas, a shòlasan. Bheil thu a nis air do chéusadh dha ? Cuir do làmh air do chridhe, agus abair an do

chàill thu do dhéigh eu-cuibheasach air! "Iadsan a's le Criosd, chéus iad an fheòil maille ri h-an-tograibh agus a h-anamiannaibh" (Gal. v. 24). An do chuir Criosd na tarnainn annta? Am b'fheàrr leat gu'n robh iad màrbh? Ciod am freagradh a bheir sibh,—sibhse tha gabhail tlachd amhàin ànnan sòlasaibh na beatha so,—danns,—orain,—'ol agus fala-dha. O tha ur doighean a nochdadh gu soilleir nach buin sibh do Chriosd. A ris ciod a their sibhse ànns a bheil gáol an airgid,—ag a' bheil e mar ar crioch àraidh a bhi deanamh airgid,—sibhse leis am b' fhearr beagan tuilleadh òir a bhi 'nar sporainibh no gràs Dhé a bhi 'n ar cridheachaibh? Ciod a fhreagras sibhse 'luchd toilleachaidh na feòla—'luchd gràdhachaidh an dorchadais. Cha bhuin sibhse do Chriosd, cha d' thainig sibh d'a ionnsuidh, tha 'n sáoghal beò dhuibhse, agus sibhse do 'n t-sáoghal. Cuimhnichibh cha'n urrainn sibh uaill a dheanamh anns a chrànn-chéusaidh agus an sáoghal a ghràdhachadh. Sibhse a ta smuaineachadh a cháochladh, cha 'n fhaca sibh fathast glòir slighe na sláinte trid Iosa Criosd. Rachaibh roimhe mata: gràdhaichibh an sáoghal, sealbhaichibh gach sòlas a's urrainn e a thoirt,—tionailibh airgeod, sàsuichibh bhur n-anamiannan, ach ciod a bhuanachd a ni so dhuibh ma chailleas sibh bhur n-anamana!

Ach tha cuid ag ràdh "O gu'n robh an saoghal air a chéusadh dhomhsa, agus mise do'n t-sáoghal! O gu'n robh mo chridhe màrbh do'n t-sáoghal agus beò amhàin do Iosa. An e so d'a rireadh d'iarrtas? Amhairc mata ris a chrànn-chéusaidh,—ri tiòdhlac iongantach Dhé, oir tha slàinte air a gealltainn dhoibhsan a dh'amhairceas. Suidh sios mar a rinn Muire, amhairc air Iosa agus bithidh an sáoghal gle bheag ànn a'd shealladh. 'Nuair

a dh' amhairceas tu air a ghrian, cinnidh na h-uile ni eile dorcha dhuit; an uair a bhlaiseas tu air mil bheir i a bhlas o na h-uile ni eile, mar sin 'n uair a bhlaiseas d'anam air Iosa, bheir so a bhlas a brosgul an t-sáoghail, a sòlasaibh an t-sáoghail, agus anamiannaibh na feòla. Uime sin bi a sior amharc air,—amhairc gus an lionar, d'inntinn agus do chridhe le beachd soilleir do shlighe na slàinte trid,—a ta cho glòirmhoir,—cho làn sìthe do'n anam. Mar sin bithidh an sáoghal air a chéusadh dhuitsa, agus thusa do'n t-sáoghal.

---

## SEARMOIN XIII.

### AN T-SLIGHE MHAITH A DH'IONNSUIDH DHE.

" Ciod leis an tig mi ann am fanuis an Tighearna, leis an Striochd mi mi féin an lathair an Dia a's àirde? An tig mi na fhianuis le iob-airtibh-loisgte le láoigh a bhios bliadhna dh'aois.

" Am bi an Tighearn toilichte le mìltibh do reitheachaibh, le deich miltibh do shruthaibh oladh, an toir mi mo chéudghin air son mo chionta,—toradh mo chuirp airson cionta m'anama.

"Dh'fhéuch e dhuit O dhuine ciod a tha maith; agus ciod a tha an Tighearn ag iarraidh ort, ach ceartas a dheanamh, trocair a ghràdh-achadh, agus gluasad gu h-ìriosal maille ri d' Dhia."—Micah vi. 6, 7, 8.

Teagasg.—An t-slighe mhaith air an tig sinn am fianuis an Tighearna.

Cluinn a cheisd a th' air an anam a th'air a dhùs-gadh.—Ciod leis an tig mi ànn am fianuis an Tighearna? Cha do chuir duine neo-iompaichte riamh a leithid a cheisd. Cha 'n eil iarrtas air bith aig an anam neo-iom-

paichte a thighinn am fianuis an Tighearna, no e féin a chromadh fa chomhair an Ti 's àirde; 's coma leis smuanachadh idir mu dhéighinn; b'fheàrr leis smuaineachadh mu ni air bith eile. Uime sin tha'n duine nadurra gu furasda a di-chuimhneachadh sin a chluinneas e mu Dhia, cha 'n eil cuimhne aige air nithibh Dhé, do bhrigh nach eil a chridhe air a thogail riu. Cha 'n eil iarrtus aige a thighinn am fianuis Dhé a dh'ùrnuigh. Cha 'n eil ni a tha 'n duine nadurra a fuathachadh ni's mò na ùrnuigh. B'fheàrr leis gu mòr leth-uair a chuir seachad gach maduinn ann an sáothair chorporra air bith, no am fiannuis Dé. Ni mò is àill leis a thighinn am fianuis Dé aig uair a bhàis. Tha fhios aige gu'm féum e tighinn, ach an àite sòlais a thoirt dha, 's ànn a b'fheàrr leis pilleadh gu neoni, no gu'm faiceadh e a ghnùis. O chairdean an e so 'ur suidheachadh-sa! O ma's è cia cho chinnteach agus a tha e gu'm beil sibh fo bhuaidh na "h-inntinn fheòlmhoir a ta na naimhdeas an aghaidh Dhé" (Romh. viii. 7." Tha sibh cosmhuil ri Phàraoh a thubhairt, "co e an Tighearn gu'n eisdinnsa r'a ghuth" (Ecsod. v. 2). Tha thu ag radh ri Dia, "imich uainn oir cha 'n àill leinn èolas do shlighean" (Iob xxi. 14). Is eagalach mata 'n ni è,—thu bhi mar so gun deigh airsan a's E tobar nan uisgeachan beò!

I. *An so tha air tùs againn, ceisd dhurachdaich an anama a th' air a dhùsgadh.*—

1. Tha 'n t-anam beò a mothachadh gu' bheil a shonas a co-sheasamh ann an comunn an Tighearna. Ann an so bha sonas Adhaimh mu 'n do thuit e co-sheasamh,—bha e mar leanabh gràdhach aig a bheil taitneas, a bhi fo'shùil athar. B'e àrd shonas 'a bhi maille ris,—a bhi gràdhaichte leis,—a bhi mar chaimean

an solus na greine,—'dannsa mar gu 'm b'eadh an solus gràidh a ghnùise gun ni a bhi tighinn eatorra. Is e gàirdeachas nan aingle a bhi tighinn am fianuis an Tighearna, 'ga 'n striocdhadh féin an lathair an Dé a's àirde; oir na làthair tha lànachd do shòlas. Agus ge b'i teachdaireachd ghràidh air an d'theid iad, tha iad a ghnàth 'mothachadh gu bheil suil a gháoil òrra,—ni is e am bith-ghàirdeachas gach là,—agus mar an céudna gàirdeachas a chreidich. Cluinn ciod a ta Daibhidh ag ràdh; "mar thogras am fiadh chum nan sruth uisge, mar sin tha m'anam a' togairt a' d'ionnsuidh-sa a Dhé. Tha tart air m'anam chum Dhé, chum an Dé bheò. C'uin a thig mi agus a nochdar mi am fianuis Dhé" (Salm xlii. 1, 2). Tha togairt aige, cha 'n ànn amhàin an deigh a thiodhlacan,—no a cho-fhurtachd ach na dhéigh féin. Tha fadal air a chreideach an déigh a lathaireachd,—agus airson a ghràidh a shealbhachadh,—airson tuillidh fagusgachd dha ànn an uaigneas, agus mar an céudna gu bhi ànns an fhollais ni's dluithe dha, na tha e do chréutair air bith. An do bhlais sibh air a bheannachadh so?—agus an do thuig sibh gu' bheil tuilleadh foise ànn an áon uair do fhiòr chomunn an Tighearna, no ànn an siorruidheachd do chomunn a chréutair. A bhi mata, a sealbhachadh a làthaireachd, a ghràidh, is e so nèamh ge b'e ionad ànns a bheil e, oir is urrainn Dia do dheanamh sona ànn an àit air bith. Ach as éugmhais cha 'n eil e an comas duit a bhi sona.

2. A ris tha an neach a th'air a dhùsgadh a mothachadh bacaidhean na rathad. "Ciod," ars esan, "leis an tig mi?" Tha dà bhacadh shonruichte a tha cuir trioblaid air (1) ànns a cheud àit, nàdur a pheacaich

féin. 'N uair a tha Dia d'a rireadh a' dùsgadh neach, tha e nochdadh dha cho truaillidh,—cho fuath-thoilltinneach is a ta è—"gu' bheil uile bhreithneachadh smuaintean a chridhe a mhàin olc gach áon là" (Gen. vi. 5)—gu'm beil an corp mar an céudna, agus sin gu h-iomlan air a ghnàthachadh ànn an seirbhis a pheacaidh,—gu'n d'thug e masladh do Chriosd,—gu'n do pheacaich e an aghaidh lagh 'us soisgeil,—agus gu'n do chum e an dorus dùinte air Criosd gus an robh "a cheann comhdaichte le drùchd, agus a chiàbha le bráonaibh na h-oidhche" (Dan. v. 2). O bhraithrean mu thug Dia solus dhuibh oirbh féin, tha iongantas oirbh gu bheil sibh a mach a ifrinn,—gu'n do ghiùlain e leibh cho foighidneach thuige so. Uime sin is e a their sibh, "ciod leis an tig mi ànn am fianuis an Tighearna" —seach an sáoghal uile cionnus a thig mise fa chomhair?

A ris, ànns an dara ait, air do Dhia anam a dhùsgadh, foillsichidh e dha ni-eigin do ghlòir a náomhachd agus a mhòrachd féin,—mar a dh'fhoillsich e do Isaiah. "Chunnaic mi an Tighearn" ars esan, "na shuidhe air caithir rìoghail àrd agus togta suas, agus lion iomall a thrusgain an teampull. Os a cheann sheas seraphim, aig gach áon bha sè sgiathan; le dithis chomhdaich e aghaidh, agus le dithis chomhdaich e a chosan, agus le dithis rinn e itealaich. Agus ghláodh iad gach áon ri-cheile agus thubhairt iad is náomh, is náomh, is náomh Tighearna nan sluagh tha an talamh uile làn d'a ghlòir." Agus thubhairt mi mo thruaighe mise, oir chaidh as domh!" (Isa. vi. 1, 2, 3. 5). Air dha mòrachd agus náomhachd Dhé fhaicinn, "chaidh as dha," oir mhothaich e nach b'urrainn e seasamh fa chomhair a leithid do Dhia. O

mata innsibh-sa a nis, an d'fhuair sibh féin a leithid d'a shealladh air glòir, agus náomhachd Iehòbhah agus a leag sios mar so sibh aig a chosibh? O guidhibh air son so,—air son a leithid d'a shealladh 's a fhuair Iòb a thubhairt, "le éisdeachd na cluaise chualadh mi thu, ach a nis chunnaic mo shùil thu. Uime sin gabhaidh mi gràin diom féin agus ni mi aithreachas ann an duslach agus ànn an luath" (Iob xlii. 5, 6). Tha eagal orm nach faigh a chuid mhòr agaibh, aithne air, gus an seas sibh le beòil dhùinte fa chomhair a righ-chaithreach. O guidhibh gu 'm faigh sibh aithne air a nis—a bheir sibh gu bhi ag ràdh, "ciod leis an tig mi am fianuis an Tighearna leis an strìochd mi mi féin an làthair an Dé a's àirde."

3. Tha mòr dhurachd an anama a th' air a dhùsgadh 'ga thoirt gu bhi cuir na ceisde so,—ceisd neach a tha tuigsinn, "gu bheil áon ni féumail" (Luc. x., 42.) Bheireadh e ni air bith gu sith a bhi aige ri Dia,—"miltibh do reitheachaibh, deich miltibh do shruthaibh oladh" (7)—an ni is priseile a th'aige air thalamh. Ge d' bhiodh mìle sáoghal aige, bheireadh e iad uile airson coir a bhi aige ànn an Criosd. An-áoibhinn dhuibh a th' aig fois ann an Sion—nach d'fheòraich riamh, "ciod leis an tig mi am fianuis an Tighearna?" Amadana! nach 'eil a' toirt fainear gu' bheil siorruidheachd eagalach air thoiseach oirbh. "Ulluich thu féin gu codhail a chumail ri d' Dhia" (Am. iv. 12.) Tha thu dol gu bàs us breitheanas, 's gidheadh cha 'n eil e mar cheisd ort cionnus a nochdar thu am fianuis na righ-chaithreach. Ge d' nach biodh tu ach a dol a choinneachadh righ talmhaidh; smuainicheadh tu cionnus a bhiodh tu air d' uidheamachadh; no cionnus o bhiodh tu air do thoirt

fa chomhair breitheamh talmhaidh; agus co am feartagraidh a rògnaicheadh tu. Cionnus ma ta, air dhuit a bhi dol gu dlù gu cathair breitheanais Dhé, nach eil thu ag ràdh, "cionnus a thig mi na fhianuis." O ma's ànn air éigin a thearnar am fìrean, c'ait 'n taisbean an duine mi-diadhaidh, agus am peacach e féin" (1 Phead. iv. 18.)

II. Anns an dara àit tha an so freagradh na sìth do 'n cheisd ud—"Dh' fheuch e dhuit O dhuine ciod a tha maith." Cha 'n urrainn ni air bith a ni an duine, fhìreanachadh. Gu nadurra, tha e strith chum so, agus cha 'n eil ni nach toireadh e—nach fuilingeadh e, na 'm b' urrainn e so a dheanamh. Ghuileadh e, ghuidheadh e, dh'athleasaicheadh e a bheatha, ach tha an t-iomlan mar luideagan salach fa chomhair an Tighearna.

1. Tha an cridhe làn truaillidheachd, agus uìme sin tha gach ni a bhuineas dha truaillidh—air sheòl 's gu 'm féum eadhon ùrnuighean, agus a dheoir a bhi air an glanadh.

2. Agus ge d' a b' urrainn thu ùmhlachd choimlionta a thoirt o so suas, cha deanadh so réite airson nam peacaidhean a chaidh seachad—peacaidhean d'òige. O mhiunntir ionmhuinn ma bhios sibh àir bhur fìreanachadh, theireàr ribh mar a bha air a radh ri Iosuah, "thugaibh dheth an t-eudach salach"—"eididh mi e le culaidh mhaisich" (Zec. iii., 4.) Agus is e Iosa a mhàin a's urrainn so a dheanamh.

"Dh' fheuch e dhuit o dhuine ciod a tha maith." Is e Criosd an t-slighe mhaith. "Faicibh agus feòraichibh airson nan seana chéumanna, c'ait a bheil an t-slighe mhaith, agus gluaisibh innte; mar sin gheibh sibh fois do 'ur n-anamaibh" (Ier. vi. 16.) Is Esan an

t-slighe mhaith a dh' ionnsuidh an Athar—air tùs a chionn e bhi cho freagarrach. Tha leighis aige airson gach peacadh--lànachd airson gach falamhachd—eideadh air son gach lomnochd. Gabhaidh E ris gach peacach a thig, oir thainig e féin a chum so; agus gabhaidh an t-Athair ruinn air a sgàth, oir chuir e do'n t-sáoghal E —mheas e ar peacaidh dha—thog e o na mairbh e, agus tha e fein ga d' chuireadh d'a ionnsuìdh. A rìs tha e cho sáor. " Mar tre chiont áoin duine, a thainig breitheanas air na h-uile dháonaibh chum ditidh, is amhuil sin mar an céudna, tre fhìreantachd áoin, thainig an sáor-thiodhlac air na h-uile dháoine chum fìreanachaidh na beatha" (Romh. v. 18.) Tha maitheanas air a thairgse tre Iosa do gach áon a pheacaich an Adhamh. So deagh sgéul do 'n pheacach is mò. Feudaidh tu bhi cho sáor ris an neach nach do pheacaich riamh. " Uime sin tha e feuchainn dhuit o dhuine ciod a tha maith." A ris is e Criosd an t-slighe mhaith, do bhrigh gu bheil Dia air a ghlòrachadh ànn. Tha gach doigh eile a' glòrachadh a chréutair—ach an doigh so Dia a mhàin. Uime sin tha 'n t-slighe so na deagh shlighe, do brigh gur ànn aig Iosa tha ghlòir. Na 'm b' urrainn neach e féin fhìreanachadh—creidsinn dhe féin, agus mar sin dhe féin gréim a dheanamh air fireantachd Chriosd, dheanadh e uaill. Ach air dha 'bhi màrbh aig cosaibh Iosa, agus Iosa dhe sháor ghràs 'ga chomhdach le fhìreantachd fèin a mhàin, mar sin tha Iosa a fáotainn na glòire.

An do roghnaich thu an t-slighe mhaith so?—an t-slighe a bha Dia a foillseachadh 'o leagadh bunaite an domhain—a nochd e do Abel—a nochd e ànns na h-ìobairtibh—le na fàidhibh, agus le a Spiorad. Am

faca tusa an t-slighe mhaith so? Ma chunnaic, measaidh tu na h-uile ni mar chàll an coimeas ri eòlas a bhi agad oirre. O is milis, maiseach, an doigh so air peacach fhìreanachadh. B'fheàrr gu'm b'aithne do'n t-sáoghal uile i; agus gu'n robh tuilleadh eòlais againn féin, agus an tuilleadh meas oirre. O ìmichibh innte; an so gheibh sibh fois do bhur n'anamaibh.

III. *Anns an treas àit tha e air innseadh an so, "ciod a tha an Tighearn ag iarraidh" orra-sa a th'air am fìreanachadh.* 'N uair a leighis Iosa an duine aig lochan Bhetesda, thubhairt e ris, "féuch rinneadh slàn thu na peacaich ni's mò, air eagal gu'n tachair ni's miosa dhuit" (Eoin v. 14). Agus a ris 'n uair a mhaith e a peacadh do'n bhan-adhaltranach thubhairt e, "cha mho tha mise ga d' dhiteadh ìmich romhad agus na peacaich ni 's mò" (Eoin viii. 11). Mar an céudna an so, air dha bhi nochdadh slighe mhaith na fìreantachd, tha e ga d' chuir an cuimhne, "ciod a tha Dia 'n Tighearna ag iarraidh ort."

Agus ciod a tha e ag iarraidh air a mhuinntir sháorta? Tha gu'm biodh sibh—mar a bhraithrean-sa náomh agus ceart.

1. "Ciod a tha an Tighearn ag iarraidh ort, ach ceartas a dhéanamh,"—ceartas eadar duine agus duine, mar a ta e féin, "an Dia ceart" a deanamh, an Dia "cothromach cha'n eil euceart ànn" (Salm xcii. 15). An d'thainig tu d'a ionnsuidh trid Iosa? tha e ag iarraidh thu bhi giùlain ìomhaigh,—thu bhi cosmhuil ris. O bithibh ceart ri ur co-chréutair,—cosmhuil ri Dia,—onarach,—a seachnadh chuilbheartean mar a ta a bhi moladh sin a tha sibh a reic, agus a diomaladh sin a ta sibh ag ceannach. "Is olc is olc e ars' an ceannaiche, ach an uair a

dh'ìmicheas e roimhe, an sin ni e uaill" (Gnàth. xx. 14). Cha'n fháod sibhse bhi mar so,—"ach ceartas a dheanamh."

2. Tha e ag iarraidh oirbh mar an céudna, "tròcair a ghràdhachadh." Is áon so do oirdheirceasan Chriosd féin, agus ma tha thusa ànn an Criosd, òl gu pailt d'a Spiorad, agus gràdhaich trocair. Tha an sáoghal an-iochdmhor; tha mathair gun Chriosd an-iochdmhor do anam a leanaibh féin; leigidh i leis dol sios a dh' ionnsuidh truaighe shiorruidh. So an-iochdmhorachd muinntir gun Chriosd, ach na bithidh-sa mar so,—ach tròcaireach mar a ta bhur n-Athair néamhaidh tròcaireach.

3. A ris tha e ag iarraidh oirbh "glusad gu h-iriosal maille ri ur Dia." Foghluimibh uamsa, "arsa Criosd, oir tha mise iriosal agus macanta ànn an cridhe" (Mat. xi. 29). Ma chuir e folach air do pheacaibh,—do cheannairc,—do chùl-sleamhnachadh bi iriosal gu bràth, na fosgal do bhéul ach gu a chliuthachadh. Tha e ag iarraidh so eadhon gu'n gluaiseadh thu maille ris gu h-iriosal.

Cuimhnich is i so a chrioch a bh' aige ànn a bhi ga d' fhìreanachadh—ghràdhaich e an eaglais, agus thug sè e féin air a son, a chum gu'n náomhaicheadh e i,—chum gu'n giùlanadh i ìomhaigh ànns an t-sáoghal, agus tre'n t-siorruidheachd. Chum so a choimhlionadh, dh'fhag e nèamh, dhoirt e fhuil, bhàsaich e, agus uime sin mur 'eil thusa náomh cha 'n eil buannachd shlàinteil agad fathast do Chriosd.

A ris cuimhnich bheir e gràs airson gach dleasdanas. Is e tobar nan uisgeachan beò; uime sin bi laidir ànns a ghràs a ta an Iosa Criosd,—tha pailteas ànn fa chom-

hair gach uireasbhuidh. Tha sáoibhreas do-labhairt ànn.

Bithibh laidir ànns a ghràs a ta ànn; beathaichibh air; abraibh ris, do bhrigh gu bheil èsan ag iarraidh so oirbh, gu'm féum e gràs a thoirt dhuibh a réir ur féuma. "Leasaichidh mo Dhia-sa bhur n-uireasbhuidh uile a reir a shaoibhreis ànn an glòir, tre Iosa Criosd" (Philip. iv. 19). "Dh'fheuch E dhuit ciod a tha maith." O ma ta, bi 'ga d'thaice ris,—faigh beatha uaith-sa nach bàsaich,—uisge beò uaith-sa nach tiormaich,—cumadh a lamh suas thu, giulainidh e air a ghuaillibh thu tre dhrisibh na fàsaich; agus amhairc ris cho mòr airson naomhachaidh agus a ni thu airson fireanachaidh.

---

## SEARMOIN XIV.

### FEIN FHIOSRACHADH A CHREIDICH, A REIR AN DUINE 'N TAOBH A STIGH.

"Oir a ta tlachd agam an lagh Dhé a reir an duine an táobh a stigh.

"Ach tha mi 'faicinn lagha eile a'm' bhuill a cogadh an aghaidh lagha m' inntinn, agus ga m' thoirt am bruid do lagh a' pheacaidh a ta ànn am bhuill.

"Och is duine truagh mi, co a sháoras mi o chorp a bhàis-so?

"Tha mi 'toirt bùidheachais do Dhia tre Iosa Criosd ar Tighearna. Uime sin, tha mise féin leis an inntinn a deanamh seirbhis do lágh Dhé, ach leis an fheòil do lagh a pheacaidh."—Romh. vii. 22—25.

Aithnichear an creideach, cha'n ann a mhàin air a shìth agus a ghairdeachas, ach mar an céudna air a chomhraig agus a dheuchainnibh. Tha sìth air leth aige,

oir tha i sruthadh o Chriosd, agus mar sin náomh nèamhaidh. Mar an céudna 'chòmhraig, tha i goirt, agus mòr agus marsuinneach a dh'ionnsuidh a bhàis. Ma cheadaicheas an Tighearna, suidhidh cuid dhinn air a chéud sàbaid aig a bhòrd ; is i cheisd uime sin dhuinne 'n dùigh, "an do theich mi dh'ionnsuidh Chriosd ?"

A chum a cheisd so fhuasgladh, thagh mi an ceannteagaisg so ànns a' bheil iomradh againn air còmhraig a chriosduidh, a chum gu'n tuigeadh tu, a' bheil no nach eil thu fo bhratach Chriosd,—a bheil no nach eil, thu a cathachadh cath maith a chreideamh.

I. *Air tùs tha an creideach a gràdhachadh lagha Dhé.*— "Tha tlachd agam an lagh Dhé a reir an duine an táobh a stigh.

Roimhe do neach creidsinn ànn an Criosd, tha e fuathachadh an lagha le uile chridhe (Romh. viii. 7). Tha e ga fhuathachadh a chionn gu bheil e náomh. "Ro ghlan tha d'fhocal-sa agus is ìonmhuinn le d'oglach e. (Salm cxix. 140). Ach a bhrigh so is fuathach leis an aingidh e. Tha an lagh a foillseachadh toil náomh Dhé,—a' cuir an aghaidh gach séorsa truaillidheachd. Ach tha an t-aingidh a gràdhachadh a pheacaidh, agus a fuathachadh sin a ta cuir an aghaidh an ni a ta e gràdhachadh,--agus d'a sheachnadh mar a sheachnas an dallag solus geal na gréine. A ris tha an t-aingidh a' fuathachadh an lagha do bhrigh gu' bheil e "ro fharsuing" (Salm cxix. 96). Tha suil an lágha air gniomharaibh an duine, follaiseach is diomhair—air gach focal diomhain— air sealladh na sùla air smuaintibh a chridhe eadhon iadsan is diomhaire, agus uime sin tha an t-aingidh a fuathachadh an lagha. Ghiulaineadh e leis, mur rachadh e ni b'fhaide na gniomharan, ach ars

esan tha e a' cronachadh smuaintean, agus iarrtusan nach urrainn mise 'leasachadh; agus uime sin tha e ga thuathachadh. A rìs tha an t-aingidh a' fuathachadh an lagha, do bhrigh gu' bheil è neo-chaochlaidheach. "Gus an téid nèamh agus talamh thairis, cha téid áon lide, no áon phung do'n lagh thairis gus an coimhlionar gach áon ni" (Mat. v. 18). Bu mhiann leò gu'n atharraicheadh e,—seadh gu'n rachadh a dhubhadh as gu léir. Ach tha e cho neo-chaochlaidheach ri Dia féin, oir tha è sgriobhta air a chridhe; cha mhugh 's cha bhàsaich è, do bhrigh nach mugh's nach bàsaich Dia. Uime sin cha 'n atharraich e áon chuid na aitheanta no na bhinn, trid uile lìnntibh na siorruidheachd. Air an áobhar sin, is fuathach leis an aingidh lagh Iehòbhah.

2. Ach air do neach a theachd a dh'ionnsuidh Chriosd, cha 'n eil a chuis mar so ni's faide. Is urrainn an neach-sa a' radh "tha tlachd agam an lágh Dhé a réir an duine an táobh a stigh;" agus "cia ionmhuinn leam do lagh-sa, gach là is e mo smuaineachadh" (Salm cxix. 97). Agus a ris, "is e so mo thlachd do thoil a dheanamh a Dhé seadh tha do lágh an táobh a stigh do m'chridhe" (Salm xl. 8).

Tha da áobhar airson so.

1. *Cha 'n eil an lagh ni 's mò na namhad do 'n dream so.*—Ma théid, áon air bith an so an diugh a ta mothachadh peacaidh, agus mar sin fo' eagal mallachaidh an lágha a bhris e, dh' ionnsuidh Chriosd gheibh e fois, do brìgh gu'n do làn-choimhlion Chriosd uil agraidhean an lagha mar urras nan peacach,—agus mar sin, annsan, a's urrainn dhuit a' radh, "shaor Criosd mise o mhallachadh an lagha, air dha bhi air a dheanamh na mhallachadh air mo shon" (Gal. iii. 13). Uime sin, air dhuit

a bhi mar so, "cha 'n ànn fo' 'n lagh ach fo' ghràs," na biodh eagal ort, cha 'n eil áobhar eagail agad ni 's mo na th'aig anam sáorta 'n deigh do là a bhreitbeanais dol seachad. Smuainich air staid a leithid so do neach,—a chunnaic na mairbh, beag agus mòr fa chomhair na righ-chaithreach,—a chualadh bìnn dhitidh muinntir neo-iompaichte,—a chunnaic iad a dol sios do 'n loch a ta dearg lasadh le teine agus pronnusg; nach mothaicheadh e gidheadh, nach robh áobhar eagail aige. Chunnaic e mallachdan an lágha air an dortadh a mach, ach air féin cha do thuit áon dhuibh. Agus mar sin O chreidich, air dhuitse bhi 'g amharc air sáothair anama Chriosd—a fullang corruich Iehòbhah na chorp a bh' air a lot airson peacaidh, — airson do pheacaidh-sa, fáodaidh tu 'ràdh, "rinneadh e na mhallachadh air mo shonsa" uime sin carson a bhiodh eagal orm.

2. *Is e an t-áobhar eile, gu'n do sgriobh Spiorad Dhé a lagh, air cridhe na muinntir-sa.* "Agus so an co-cheangal a ni mi ri tigh Israeil, an deigh nan laithean sìn, deir an Tighearna, cuiridh mi mo reachd nan tàobh a stigh, agus sgriobhaidh mi air an cridheachaibh e, agus bithidh mise dhoibh-san a' m' Dhia, agus bithidh iadsan dhomsa 'na m pobull" (Ier. xxxi. 33). Mar a ta creid-eamh ànn an Criosd a toirt sáorsa o eagal; mar sin tha 'an Spiorad náomh ànns a chridhe, a gintinn gràidh d'a thoil. Tha e 'nis a fantuinn ànns a chridhe,—ga thais-eachadh,—a toirt air falbh a chridhe chloiche, agus a toirt cridhe feòla, agus a sgriobhadh air, lagh náomh—náomh—náomh an Tighearna. Mar sin tha an lagh blasda do 'n anam, agus tha mòr thaitneas aig ànn, agus tha e le uile chridhe ag iarraidh gu'm biodh gach smuain focal, gniomh, agus iarrtas, fo' gheill dha. Their

e mar a thubhairt an Salmadair, "o nach robh mo chéumanna air air an stiuradh chum do reachdan a choimhead" (Salm cxix. 5). Seadh agus bu mhiann leis gu'm biodh an sáoghal gu leir a geilleadh dha. "Ruith srutha dhéur sios o m' shuilibh, a chionn nach do choimhid iad do lagh (Salm cxix. 136). O b'fheàrr gu'm b' aithne do 'n t-sáoghal nach eil fior shonas ànn dealaichte 'o náomhachd; agus mar sin gu'm biodh iad uile mar áon theaghlach fogheill do riaghailteaibh náomha fior-ghlan an t-soisgeil. Cuiribh mata a cheisd-sa ribh féin, an urrainn mise a ràdh, "gu bheil tlachd agam an lagh Dhé a reir an duine an táobh a stigh?" A bheil mi a nis gràdhachadh an lagha a dh' fhuathaich mi roimhe so, agus a bheil dian-thogradh agam airson an la ànns an toir mi làn umhlachd dha,—anns am bi mi náomh mar a ta Dia náomh, fiorghlan mar a ta Criosd fiorghlan.

O thigibh a pheacaich, agus thugaibh ur cridhe do Chriosd a chum gu'n sgriobh e a lágh air; tha lágh an Diabhoil fada gu leor air; thigibh gu Iosa agus bheir e fasgadh 'o mhallachdan an lágha, agus bheir e an Spiorad chum a lagh a sgriobhadh air bhur cridhe,—air sheòl 's gu'n gràdhaich sibh e le bhur 'n uile chridhe. Tagraibh a ghealladh. Is cinnteach mi gu'n d'fhuair sibh gu leor do shòlasan a pheacaidh; O thigibh a nis agus blaisibh air sòlasaibh náomhachd a chridhe nuaidh.

Ma bhàsaicheas tu le do chridhe mar a ta e, bithidh e na chridhe aingidh gu siorruidh. "An ti a ni eucoir deanadh e eucoir a ghnàth, agus an ti a tha salach biodh e salach a ghnàth" (Taisb. xxii. 11). O thigibh agus faighibh an cridhe nuadh mu'm bàsaich sibh, "oir mur

beirear duine ris, cha 'n fhéud e rioghachd Dhé fhaicinn" (Eòin iii. 3).

II. Anns an dara ait,—*tha am fior chreideach a faicinn lagh eile ann 'a bhuill, a tha cogadh an aghaidh lagha inntinn.* Air do pheacach ùr-theachd a dh'ionnsuidh Chriosd, their e, "a nis cuiridh mi cul gu bràth ris a pheacadh." Agus tha e mar gu'm biodh e aig geata nèamh ; ach air bàll tha buaireadh a tighinn a ta nochdadh gu soilleir, "gu' bheil lágh eile na bhuill a ta cogadh an aghaidh lágha inntinn."

1. "Lagh eile" ars esan,—eadar-dhealaichte o lagh Dhé—"lagh a pheacaidh" rann 25, sin ri radh, lagh a ta 'g aithne dha peacachadh agus an dà chuid le aitheantibh agus le bhagraidhibh ga chuir thuige gu so a dhèanamh—"lagh a pheacaidh agus a bhàis" (Romh. viii. 2, do bhrigh nach e 'mhàin gu bheil e treòrachadh chum peacaidh, ach mar an céudna gu bàs eadhon bàs siorruidh—"tuarasdal a pheacaidh." A ris, ànn an Gal. v. 17 goirear "*feoil*" deth ; "tha 'n fhòil a miannachadh an aghaidh an Spioraid." A ris goirear an "*seannduine*" dheth, mar ànn an (Eph. iv. 22)—"a tha truaillidh a réir nan ana-miann cealgach ;" no mar ànn an (Col. iii.), "*bhur buill a ta air an talamh ;*" no mar a ta air a ràdh (Romh. vii. 24), "corp a bhàis so"—air sheòl agus gu bheil Eadhon ànn an cridhe a chreidich féin friamh gach seòrsa peacaidh.

2. Faic a nis ciod o ta 'n lagh so a deanamh—tha e a cogadh. Cha 'n ànn idir na thàmh, balbh tosdach a ta e, ach a cogadh, an còmhnuidh a cogadh. Uime sin cha 'n urrainn làn fhois a bhi 'san t-saoghal so an cridhe a chreidich. Tha sìth ri Dia ann ; ach cha 'n urrainn e 'bhi 'n sìth ri peacadh. A ris, tha aig an lagh-so armailt mhòr do dh' anamiannan, leis a bheil e a' cuir

air aghaidh a chogaidh-so agus a tha nan luidhe 'm folach gus an tig an t-àm freagarrach, agus an sin leigidh e fo sgaoil iad. Tha an cridhe aig àmana eile cosmhuile ri beanntaibh teine, as nach eil a dol ach deatach ; ach gidheadh tha an teine annta—nan cridhe agus an uine aithghearr brisidh e a mach. Tha gu sonnruichte dithis a ta cuir a chatha-so, Satan agus an fheòil maille ri h-ana-miannaibh air an àon táobh, agus an Spiorad Nàomh agus an créutair nuadh air an làmh eile. Agus mar sin, "tha an fhòil a miannachadh an aghaidh an Spioraid agus an Spiorad an aghaidh na feòla, agus a ta iad sin an aghaidh a cheile, ionnus nach faigh sibh na nithe bu mhiann leibh a dheanamh" (Gal. v. 17.)

'Bheil an Diabhol a buadhachadh? Aig àmana tha Dia a ceadachadh gu'm biodh an t-annam air a thoirt am bruid le lagh a pheacaidh. Bha Noah cothromach, agus ghluais e maille ri Dia, agus gidheadh "dh' 'ol e do 'n fhion agus bha e air mhisg" (Gen. ix. 21.) B'e Abraham caraid Dhé, agus gidheadh rinn e bréug, ag ràdh mu Sharah a mhnaoi, "is i mo phiuthar i." Bha Iòb na dhuine coimhlionta, agus na neach air an robh eagal D'e, agus a bha toirt fuatha do'n olc, agus gidheadh bha e air a bhuaireadh, gu là a bhreith a mhallachadh. Agus mar an céudna Máois, Daibhidh, Solamh, Heseciah agus na h-abstoil,—pheacaich iad.

1. An do mhothaich thu féin a chòmhraig-so—an comharra soilleir-so air cloinn an Tighearna? Tha eagal orm nach do mhothaich a chuid mhòr dhibh i. No togaibh mearachd mi. Cha 'n eil àon agaibh nach do mhothaich còmhraig eadar a choguis, nadurra, agus an lagh,—ach cha'n i so idir a chòmhraig a ta ann an cridhe a chreidich, ach comhraig eadar Spiorad Dhé agus an seann duine, maille ri ghniomharraibh.

2. Ma tha áon agaibh a fulang ànns a chòmhraig so bhithibh air bhur n' ìriosalachadh,—ach na bithibh air bhur tur thilgeadh sios.

Tha i chum t-ìriosalachadh,—'chum gu 'm mothaicheadh tu nach eil annad ach cnuimh. Thoir fainear cia cho truaillidh d'a rineadh 's a ta thu, do bhrigh, an deigh dhuit maitheanas fháotainn,—an Spiorad fháotainn, fathast gu bheil do chridhe cho làn do na h-uile seòrsa peacaidh! Eadhon 'n uair a tha thu a tighinn dlù do Dhia ànn an tigh Dhé,—eadhon 'n uair a tha thu lubadh do ghlùin aig táobh leapa aoin a ta dol gu bithbhuanntachd, air dhuit beachdachadh gu bheil do chridhe eadhon aig na h-amana so làn peacaidh, bu choir d'a so gu cinnteach do thoirt a bhan gle iosal.

2. *Agus mar an céudna d'fhéum air Iosa fhaicinn.* Tha féum gach là agaid air fuil Iosa. Cha'n urrainn dhuit seasamh am fianuis Dhé, ànn ad d'fhìreantachd féin. Uime sin féumaidh tu 'dhol a rìs, agus a rìs, a chum a bhi air do ghlanadh,—eadhon air leabaidh bàis cha'n eil fasgadh agad ach fìreantachd Emanueil, cultaichd air bith eile ach esan ; uime sin, cùm ni's dluithe ris gach là.

3. Na bi fo' dhiobhail misnich.—Tha Iosa làn deònach air do sháoradh—comasach air do sháoradh gu h-iomlan. Ma tha thu smuaineachadh nach urrainn e, innseam-sa dhuit gu bheil cridhe gach neach a tha e tearnadh cho miosa ri do chridhe-sa. Cuir cath maith a chreideamh, dean greim air a bheatha mhaireannach ; abair mar a thubhairt ministear ainmeil—Mr. Edwards—“ cha sguir mi 'm feasd, 's cha sgìthich mi d'a bhi cathachadh an aghaidh mo thruaillidheachd, ge b'e cho deacair is a dh'fháodas so a bhi.” An ti a bheir buaidh, ni mi e na

phost ànn an teampull mo Dhé, agus cha teid e ni's mo a mach as (Taisb. iii. 12).

III. *Anns an treas àit, tha againn an so sin a tha an creideach a mothachadh ànns a chath-so.*

1. "*Och is duine truagh mi,*" ars esan. Cha'n eil duin' air thalamh cho sona ris a chreideach. Thainig e gu Iosa, fhuair e fois ànn do bhrigh gu'n d'fhuair e maitheanas peacaidh. Tha mar an céudna fagusachd aige do Dhia, tha a Spiorad a comhnachadh ànn; "tha e deanamh gairdeachais ann an dòchas a ghlòire." Tha sìth aige ànn an amana cunnartach, do bhrigh gu bheil Dia maille ris. Gidheadh tha amana ànns an abair e, "Och is duine truagh mi," air dha bhi mothachadh plaigh a chridhe—"a sgolb ànns an fheòil." Air do mhòr olcas a chridhe bhi air a deanamh aithnichte dha, an sin their e "Och is duine truagh mi." Is e áon aobhar air son so, gu bheil mothachadh air peacadh, a folach a dhearbhachd air maitheanas. Tha ciont na coguis a toirt dorchadais air an anam; agus an sin their e, cionnus a theid mise 'm feasd a dh'ionnsuidh Chriosd oir dh'fhuadaich mi le m' pheacaidh air falbh uam e. Is e ni eile 'tha ga dheanamh truagh, gràinealachd a pheacaidh,—air a mhothachadh leis mar nathar-neimhe na chridhe. Ge d' tha 'n duine neo-iompaichte neo-fhoisneach a bhrigh peacaidh, cha'n eil e 'mothachadh a ghràinealachd, ach tha'n creideach a mothachadh gu bheil e d'a rireadh gràineil. A chairdean an aithne dhuibh-se dad do thruaighe a chreidich! mar faigh sibh aithne air a thruaigh, cha 'n fhaigh sibh am feasd aithne air a ghairdeachas; mar faigh thu aithne air osnaidhibh air a dheuraibh, cha'n fhaigh thu am feasd aithne air oran molaidh a bhuaidh.

2. *Tha e ag iarraidh sáorsa.*—"Co a sháoras mi ars èsan." O shean, bha e mar chleachadh a bhi, mar pheanas, a ceangal corp màrbh ri duine beò air sheòl agus ge b'e táobh a rachadh an duine beò gu'n rachadh a cholunn mharbh-so na chuideachd. Mar sin tha Pòl a mothachadh an "t-seann duine," mar gu'm biodh e mar sud air a cheangal ri closaich mhàrbh bhréun lobhta, agus uime sin o bheil e ag iarraidh gu dùrachdach a bhi air a sháoradh. "Co ars èsan a sháoras mi." Tha cuimhne agaibh, air do Dhia "sgolb san fheòil" a thoirt d'a shéirbhiseach "teachdair Shatain a chum gu'm buaireadh se e,"—cionnus a bha e air a chuir gu ghlùnaibh, agus a ghuidh e an Tighearn tri uairean gu'n imicheadh so uaith" (2 Cor. xii. 7, 8). Seadh mata, so agaibh fior chomharra air leanabh Dhé! Tha pailteas do 'n t-seann nadur ànn an dáoine 'n t-sáoghail,—tha iad lán deth, ach cha chuir e gu 'n glùnaibh iad. Cionnus a ta a chuis maille ribhse. bheil mothachadh air truaillidheachd, ga bhur cuir gu cathair trocair,—a ghairm air ainm an Tighearn,—a ghuidhe air cosmhuil ris a bhànntrach liosda, "cum coir rium an aghaidh mo nàmhaid" (Luc. xviii. 3). Bheil sibh cosmhuil risan a thainig air mheadhon-oidhche ag ràdh a charaid thoir dhomh tri builionnean air iasachd" (Luc. xi. 5). An do chuir truaillidheachd sibh a thagradh mar so ris an Tighearn? O cuimhnichibh ma's urrainn sibh luidhe sios toilichte, am feadh 's a ta anamiannan a riaghladh annaibh, tha e soilleir nach buin sibh fathast do Chriosd.

3. *Tha e toirt taing airson na buaidh.*—"Thá sinn a toirt tuilleadh agus buaidh tridsan a ghràdhaich sinn" (Romh. viii. 37), agus is urrainn sinn taing a thoirt eadhon mu 'm beil a chomhraig criochnaichte. Seadh

am meadhon a chath, fáodaidh sinn sealltuinn suas an ainm Iosa agus taing a thoirt do Dhia; oir air do'n anam-sin a ta ag osnaich trid eallach a pheacaidh, a bhi sealltuinn tre chreìdeamh ri Iosa, tha osnaidhean air an tionndaidh gu òrainibh molaidh. Oir ànn an Iosa tha agad tobar a ghlanas do chiont uile air falbh,—ann an Iosa tha gràs gu leòr air do shon, gràs a chumas suas thu dh'ionnsuidh na criche,—agus gealladh cìnnteach gu 'm bi fadheòidh am peacadh gu h-iomlan air a ghlanadh uat. "Na biodh eagal ort, oir shàor mise thu, ghairm mi thu air d'ainm, is leamsa thu" (Isa. xliii. 1). "Tha áobhar molaidh an so; cia cho tric us a chi thu sàlm a ta toiseachadh le osnaidhibh, a criochnachadh le moladh! So mothachadh sluagh an Tighearna. An e do mhothachadh-sa e. Cuiribh dearbhadh oirbh féin le so, oir mar faigh sibh aithne air oran molaidh an fhirean, cha thilg sibh a chaòidh maille ris bhur cruin aig cosaibh Chriosd. Uime sin O chreidich ionmhuinn dean uaill eadhon a t-anmhuinneachdaibh, chum gu'n gabh cumhachd Chriosd comhnuidh ort" (2 Cor. xii. 9). Glòir, glòir, glòir do'n Uan!

---

## SEARMOIN XV.

### AN CRIDHE BRISTE.

"Is iad iobairtean Dhé spiorad briste, air cridhe briste agus brùite, a Dhé cha dean thusa tàir."—Salm li. 17.

Cha 'n eil salm eile a tha nochdadh dhuinn ni 's soìlleire, no tha 'n t-salm-so bròn diadhaidh a chreidich :—Air

tùs tha againn aideachadh air peacadh ànns na roinn, 3, 4, 5. Anns an dara àit, dian iarrtus an t-Salmadair airson maitheanais tre fhuil Chriosd rann 7. Anns an treas àit, a mhòr dheidh air cridhe glan, rann 10. Anns a cheathramh àit a mhiann air ni-eigin a dheanamh chum a thaingealachd a thaisbeanadh do Dhia airson a thròcairean. 1. Teagaisgidh mi do luchd-eusaontais do shlighean ars esan. 2. "Cuiridh mo bhéul an céill do chliù." 3. Bheir Dia cridhe briste, 16, 17. Ceart mar o shean a bha uain air an ìobradh mar thaisbeanadh air taingealachd, mar sin ars èsan, tairgidh mi do Dhia cridhe briste. Agus gach áon agaibh a fhuair mar a fhuair esan, tiodhlac maitheanais, deanaibh mar an céudna,—ìobraibh do Dhia an diugh cridhe briste.

I. *Tha an cridhe nadurra slàn,*

Cha bhris lagh no soisgeul,—trocairean no trioblaidean, no bàs féin an cridhe nadurra. Is cruaidhe na clach e; cha 'n eil ni air thalamh cho chruaidh ris. Uime sin tha sinn a léughadh; "eisdibh rium sibhse aig a bheil an cridhe rag, a tha fad as o fhìreantachd" (Isa. xlvi. 12). Shiubhail sinne nios agus sios air feadh na "talmhuinn, agus féuch tha an talamh uìle na thàmh, agus a gabhail fois" (Zec. i. 11). Rinn iad an aghaidh ni 's cruaidhe na creag (Ier. v. 3), agus mar an céudna mu na "mnathan gun umhail" (Isa. xxxii. 11).

Tha an cridhe nadurra mar so do bhrigh.

1. Gu bheil bràt dorchadais air. Uime sin cha 'n eil iad a creidsinn a Bhiobuill,—ann am bagraidhibh an lagha,—no ànns an fhearg a ta ri teachd.

2. Do bhrigh gu bheil seilbh aig Satan orra, agus gu bheil e a togail siol na firinn as an critheachaibh.

3. Do brigh gu bheil iad màrbh ànn an euceartaibh

agus ann am peacaibh. Cha chluinn na màirbh, cha mhothaich iad, do bhrigh gu'n do chaill iad am mothachadh.

4. Do bhrigh gu bheil dòchas feallsach aca,—ionad fasgaidh bréige. Tha sinn ag ùrnuigh, ars' iadsan; tha sinn a toirt deirce, agus tha iad a cuir bun a so.

Bithibh ag ùrnuigh gun sáor Dia sibh o chridhe cruaidh màrbh. Cha 'n fhada 'mhaireas am mealladh so. Tha sibh nar seasamh an ionadaibh sleamhainn, tha na h-uisgeachan domhain aig 'ur cosaibh. Ma thig sibh a nis, tha dòchas ànn, tha Ministearan agus sluagh an Tighearna ullamh, agus Criosd féin ullamh chum gabhail ribh, ach tha 'n t-àm a tighinn, ànns an dean e fanaid oirbh.

II. *Tha an cridhe a th'air a dhùsgadh air a lot; ach cha 'n eile e fathast air a bhriseadh.*

Tha 'n lágh a' deanamh a chéud lot. Ann a bhi tearnadh an anama, tha Dia ga thoirt gu bhi faighinn seallaidh air a pheacanna,—gu bhi faicinn "gur mallaichte gach neach, nach buanaich ànns na h-uile nithibh a ta sgriobhte ànn an leabhar an lágha, chum an dèanamh" (Gal. iii. 10). Agus ge b'e nithe a ta'n lágh a labhairt, gur ànn riu-san a ta fo'n lagh a tha a e 'gan labhairt (Romh. iii. 19). Mar sin tha an cridhe agus an caitheamh-beatha na 'n cuis-eagail.

2. Tha mòrachd Dhé a deanamh an dara lot, air do 'n pheacach a bhi' tuigsinn mòrachd, agus náomhachd, an Ti sin an aghaidh an do pheacaich e (Salm li. 4).

3. Tha a mhothachadh air a neo-chomas air cabhair a dheanamh air féin, a deanamh an treas lot,—ach an déigh so uile, cha 'n eil an cridhe fathast air a bhriseadh,—oir an deigh so uile, éiridh e suas an ceannairc an aghaidh Dhé.—Air tùs do bhrigh náomhachd a

lágha,—a ris do bhrigh gur ànn tre chreideamh a tha slàinte, agus gur i tiodhlac Dhe i,—agus do brigh gu bheil Dia àrd-thighearnail, agus gu'n sáor E an ti is àill leis. Tha so a nochdadh gu bheil an cridhe fathast slàn,—agus uime sin gu bheil an duine fathast an staid peacaidh agus truaighe. Air an áobhar-so thoir fainear, gur e áon ni, neach a bhi air a dhùsgadh, agus ni éile neach a bhi air a thearnadh. O na gabh fois ànn an dearbhaidhibh air bith air peacadh, gun Chriosd féin fhàotainn.

III. Tha cridhe a chreidich na cridhe briste air da dhoigh.

1. *Tha e air a bhriseadh o fhéin fhireantachd.*—Air do 'n Spiorad náomh neach a thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd an sin, tha a chridhe air á bhriseadh o bhi ag arraidh slàinte air bònn fhìreantachd féin. Tha obair Chriosd air a faicinn leis cho choimhlionta,—gur i toradh gliocais agus cumhachd Dhé i,—an fhireantachd leis a bheil Dia làn thoilichte. Tha ìodhnadh orm ars an creideach, gu 'n do smuainich mi air slàinte fháotainn air doigh eile. Eadhon ge d' b' urrainn mi a bhi air mo thearnadh le mo dheanadaisibh féin, chuirinn airson na fireantachd so air chùl iad le m'uile chridhe. Cionnus nach eil an sáoghal gu leir ag áontachadh ris an doigh slàinte-so trid fìreantachd an Tighearn' Iosa Criosd? A ris tha ni eile a briseadh a chridhe, agus 's e sin, cho iongantach 's tha gràs Chriosd a tha toirt na fireantachd-so gu sáor do pheacaich. O, ars' an creideach, nach iongantach an ni' e an déigh dhomh-sa bhi uine cho fada ga cuir air cul,—a deanamh tair oirre,—ga fuathachadh,—cuir beanntaichean dealachaidh eadar mi agus i, gu 'n d'thainig èsan gidheadh thairis air na

beanntaibh-so! "Seadh a chum gu 'n cuimhnich thu, agus gu'm bhi nàire ort, agus nach fosgail thu do bhéul gu bràth ni's mò do brigh do nàire, 'n uair a bhios mise réidh riut, airson gach uile ni a rinn thu, deir an Tighearn Iehòbhah" (Esec. xvi. 63.) An d'fhuair thu an cridhe briste-so,—briste tre shealladh air a chrànn-chéusaidh! Cha 'n e sealladh do d'chridhe féin no eadhon do ifrinn,—ach is e sealladh do Chriosd a bhriseas do chridhe. O guidh' airson a chridhe bhriste,—a dhruideas a mach uail,—a bheir dhasan a ghlòir,—a their, "is airidh an t-Uan,"—an àit bhi' cuir a chrùin air do cheann féinn.

2. *Tha an cridhe air a bhriseadh, ànn a 'bhi air a dhealachadh 'o ghràdh a pheacaidh.*—Air do neach creidsinn ànn an Criosd, tha e faicinn a pheacaidh ro-ghràineil,—gràineil do bhrigh gu 'n do chuir e dealachadh eadar e agus Dia,—agus do bhrigh gu 'n d'fhádaidh e teine ifrinn. Gràineil do bhrigh gu 'n do chéus e Tighearna na glòire,—Gràineil do brigh ars èsan gur e plaigh mo chridhe e. Tha ars' esan mo thruaighe gu h-iomlan a sruthadh 'o n pheacadh,—tha dubh-bhròn 'ga m lionadh, do bhrigh gu 'n do 'pheacaich mi an aghaidh a leithid do ghràdh. "An sin cuimhnichidh sibh 'ur slighe agus 'ur n-uile dheanadais ànns an robh sibh air bhur truailleadh, agus bithidh sibh gràineil ann ar sealladh féin airson ar n-uile lochdan a rinn sibh" (Esec. xx. 43.),

IV. *Buannachdan a th'againn on chridhe bhriste.*

1. Cumaidh e thu o bhi fàotainn oilbheum o theagasg a chroinn-chéusaidh. Tha an cridhe nadurra ànns na h-uile doigh an aghaidh teagasg a chroinn-cheusaidh. Tha mi cinnteach gu bheil muinntir fa m' chomhair an diugh a tha fuathachadh na teagasg-so. Cha 'n eil tea-

amh agam nach eil mòran dhibh leis nach toil a bhi searmonachadh dhuibh fìreantachd áoin eile, mar an áon doigh ànns am bi sibh air bhur tearnadh. Tha mi creidsinn gu 'n d'fhàg cuid an eaglais-so, air son so, agus fáodaidh e bhi gu 'n dean cuid eile a cheart ni a rinn iadsan. Ach cha 'n fhaigh an cridhe briste oilbheum. Cha 'n urrainn sinn a bhi tuilleadh is dileas, ars an cridhe briste. Shuidheadh an cridhe briste gu bràth ag eisdeachd mu fhireanachadh as eugmhais oibre, trid fìreantachd an Tighearn Iosa Criosd.

Tha mòran a gheibh oilbheum a chionn sinn a bhi dileas ànn a bhi labhairt an aghaidh peacaidh. Fhuair cuid oilbheum eadhon air an t-sabaid a chaidh seachad. Ach cha 'n fhaigh muinntir a chridhe bhriste oilbhéum, oir cha 'n urrainn sinne ni a' ràdh mu'n pheacadh a ni ni's gràineile e no tha e cheana na'n sealladh. Am feadh tha iomadh cosmhuil ri luchd áodhraidh Bhaail, ag radh, "thoir a mach do mhac a chum gu'm bàsaich e" (Breith. vi. 30), is ànn a tha 'n cridhe briste ag iarraìdh a bhi saltairt air an iodhol, seadh agus a bhi 'ga phronnadh gu mìn luaithre.

2. *Tha an cridhe briste aig fois.*—Tha 'n cridhe cruaidh cosmhuil ris a mhuir bhuairte, ag ràdh, "co nochdas dhuinn ni maith" (Salm iv. 6), agus mar sin a' dol O áon ni gu ni eile. Ach is i cainnt a chridhe bhriste,"—"pìll O m'anam gu'd shuaimhneas" (Salm cxvi. 7). Mar sin bheir fìreantachd Chriosd air falbh gach eagal,—seadh cha 'n urrainn do phlàigh a chridhe féin a shìth a thoirt air falbh gu tur, oir tha an creideach a tilgeadh gach eallach air Iosa.

3. "*Cha 'n éirich áobhar tuislidh dha*" (Salm cxix. 165).—Cia cho eagalach us a ta bochdainn, is leabaidh

bàis, do'n duine neo-iompaichte, air a luasgadh a nunn agus agus a nàll mar fhiadh-bheathach ànn an lion-glacaidh! Ach le Criosd na áonar tha 'n cridhe briste làn-toilichte. Is leor e, cha 'n eil tuilleadh a dh'uireasbhuidh air; agus mar sin ge d' bheireadh tu air falbh gach ni eile fanaidh Criosd. Uime sin tha an cridhe briste mar "leanabh a chuireadh do n' chìch" (Salm cxxxi. 2).

---

## SERMOIN XVI.

### TRUAILLIDHEACHD AN DUINE.

"Tha na h-aingidh a' cláonadh o' n' bhroinn, tha iad a dol air seacharan o'm breith, a' labhairt bhréug.

"Tha an nimh mar nimh nathrach, tha iad mar nathair bhodhar a dhruideas a cluas.

"Nach eisd ri guth nan drùidh a tha ro sheolta nan drùidheachd."—Salm lviii. 3, 5.

Tha cuid do'n bheachd gu'm bheil againn ànns an t-salm-so faisneachd mu na breitheanamh eucorach a dhìt an Tighearn Iosa.

1. Tha i toiseachadh le bhi toirt achmhasan dhoibh airson an claoin-bhreith, rann 1.

2. Tha i nochdadh dhoibh nithe diomhair dorcha an cridhe, agus an caitheamh-beatha. "Tha na h-aingidh a claonadh o'n bhroinn," rann 3.

3. Tha i ag innseadh dhoibh roimh làimh, ciod a thachradh dhoibh.—"Bithidh aoibhneas air an fhìrean an uair a chi e an dioghaltas, nighidh e a chosan ànn

am fuil an duine aìngidh," 10. A nis a mhuinntir ionmhuinn, tha na daoine olc-so do'n áon nadur ruinne. Tha sinne a tha 'n so an diugh, do'n áon nadur ri na Sgriobhaichibh agus ri na Phairisich, a chéus ar Tighearna air sheol 's gu'm fáod sinn fhaicinn o so, olcas, agus aingidheachd eagalach cridhe an duine.

I. *Air tùs tha againn ànn an so dearbhadh air peacadh gin.* "Tha na h-aingidh a cláonadh o'n bhroinn"—3. Tha na briathran "o na bhroinn" gu minic air an ainmeachadh 'san fhìrinn, agus a ciallachadh "*'o chéud thoiseachaidh ar bith.*" Thubhairt an t-aingeal ri bean Mhanòah "bithidh an leanabh 'na Nasarach do Dhia o'n bhroinn" (Breith. xiii. 5), sin ri ràdh "*o thùs a bhith.*" Thubhairt Dia ri Ieremiah, "mu'n do dheilbh mi thu 'sa bhroinn b'aithne dhomh thu, agus mu 'n d'thainig thu mach o'n bholg chuir mi air leth thu, mar fhàidh do na cinnich thug mi thu" (Ier. i. 5). Mu'n d'rugadh e bha e air a chuir air leith mar fhàidh. Arsa Pòl "agus an uair a b'i deadh thoil Dé, a sgar o bhroinn mo mhathar mì, agus a ghairm mi tre a ghràs" (Gal. i. 15). Bha e o thùs air a chuir air leth airson na ministreileachd, agus mar sin tha briathran ar bónn teagaisg a ciallachadh o thùs gu'n do chláoin sinn air falbh o Dhia. Tha so a filleadh da ni ann.

2. *An tuigse.*—Gu'n do chláon an ìnntinn gu h-iomlan air falbh 'o Dhia. Gu nadurra, tha sinn aineolach air Dia eadhon o n' bhroinn. Tha 'n duine na choigreach do Dhia, cha 'n aithne dha e. Cha 'n éil fior èolas aige air a náomhachd—no air a cheartas—no air a lagh. Cha 'n aithne dha gáol Dhe, air fhoillseachadh ann an Criosd. Tha e gun aithne air, "cha 'n eil Dia na uile smuaintibh" (Salm x. 4). Aon chuid cha 'n eil e smuain-

eachadh idir air, no tha e ga mheas mar áon cosmhuil ris fèin. ‘ Chlaon iad uile ” (Salm xiv. 3).

2. *An cridhe.*—Tha leanabh air ùr bhreth ag iarraidh cich a mhathar—ach cha ’n eil e mar so ag iarraidh Dhé “ chláon iad uile.” O thùs, tha sinn ’ga fhuathachadh. Gabhaidh leanabh tlachd ’na pharantaibh agus an comunn cloinne eile ; ach cha ’n eil tlachd air bith aig ànn an Dia. ’Sann a tha e nadurra dha dol air seachran uaith—’fantuinn as a shéalladh. Cha ’n eil tlachd aig duine nadurra ànn an comunn sluaigh Dhé ; fagaidh e an seòmar ànns a bheil áon diubh agus iarraidh e comunn ni ’s freagarraich ri chàil. Mar so tha e buntuinn ri Dia. Tha e tuilleadh ’s naomh air a shon ; agus uime sin fàgaidh e a chomunn. Is e so an t-áobhar nach bi muinntir neo-iompaichte ag ùrnuigh ànns an uaigneas. B’fheàrr leò uair a chuir seachad ri ni air bith eile, no ànn an comunn an Tighearna ; agus tha so fior mu gach neach neo-iompaichte a nis ànns an tigh-so, seadh is e so an cor ànns an robh sin uile, ge ’d tha cuid air an sáoradh uaith. O na bhroinn gus a nis, tha ar n’-inntinn ’s ar cridhe fad as o Dhia. “ Oir a ta smuainte cridhe an duine olc o òige ” (Gen. viii. 21). “ Agus cò a bheir glan à neoghlan cha tabhair a h-áon ” (Iob xiv. 4). Tha ur nadur gu h-iomlan truaillidh. Tha thusa smuaineachadh gu’ bheil tomhas do mhaith a comhnachadh annad;—agus ge d’ tha truaillidheachd annad, gidheadh gu’ bheil mar an céudna fallaineachd annad. Ach o fòghluim nach ann mar so a ta, ach gu’ bheil “ an ceann uile tìnn, agus an cridhe uile fànn ”—gu’n do “ chlàon thu o na bhroinn ”—gu’n robh thu gach mionaid a dol air seachran o Dhia ; agus mar sin gu’ bheil e sgriobhte air eachdraidh gach là ; “ cha’n eil Dia na uile smuain-

tibh" (Salm x. 4). "Cha bu taitneach leo eòlas De a chumail" (Romh. i. 28).

II. *Anns an dara àit, tha dearbhadh againn ànn an so air peacadh gniomh.*—"Chláon iad." Tha dà shlighe o bheil gach neach neo-iompaichte a dol air seacharan o na bhroinn.

1. *O shlighe aitheantan Dhé.* An t-slighe ghloin air a bheil na h-aingle náomh ag ìmeachd—"a deanamh iarrtuis ag eisdeachd ri fuaim fhocail" (Salm ciii. 20)—agus slighe air a bheil deich céumana, air an ionmhuinn leis a mhuinntir sháorta imeachd—iadsan "a thà neo-lochdach san t-slighe a dh'imicheas ànn an lagh an Tighearna" (Salm cxix. 1), "Thoir orm triall," ars iadsan "an céum d'aitheantan, oir ànnsan tha mo thlachd" (rann 35). O'n t-slighe so "tha sinn a dol air seacharan o na bhroinn a' labhairt bhréug." Tha áon diu' ag radh, "na toir fiannuis bhréige an aghaidh do choimhearsnach." Theagamh gur i so a chéud áon a tha sinn a treigsinn, "a labhairt bhréug." "Chaidh sinn uile mar chaoraich air seacharan; thionndaidh sinn gach àon d'a shlighe féin" (Isa. liii. 6).

2. *O shlighe maitheanais peacaidh.* Thubhairt Iosa "is mise an t-slighe" (Eoin xiv. 6)—agus a ris "is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe a ta treòrachadh a chum beatha" (Mat. vii. 14)—an t-slighe ànns an siubhail a mhuinntir sháorta" (Isa. xxxv. 9)—ach o bheil an t-aingidh a dol air seacharan o n' bhroinn a labhairt bhréug. Ge d' tha ùine air a toirt do n' pheacach gu dol a steach air an t-slighe so, is ànn a ta èsan a caitheamh ùine a sìor dhol air seacharan uaithe—mar a chi sibh gu soilleir o chosmhalachd na cáora chàillte (Luc. xv). Tha èsan ag iarraidh do thearnadh

—tha thusa a' dol gach là ni's faide air seacharan. "Chláon iad uile as an t-slighe, tha léir-sgrios agus truaighe na'n slighibh" (Romh. iii. 16). Agus O cia eagalach a bhrigh a tha so a toirt do na briathraibh, "a labhairt bhréug," oir a ta e sgriobhte, "co a tha na bhreugaire ach esan a dh'aicheadhas gur e Iosa an Criosd" (1 Eoin. ii. 22) agus a rìs, "an ti nach creid Dia, rinn e bréugaire dhe" (2 Eoin. v. 10). Fòghluimibh o so, a staid eagalach anns a bheil a chuid sin dhibh, a ta gun Dia-gun Chriosd.

1 Tha sibh o là ur breith a' dol air seacharan o shlighe aitheantean Dhé. Tha gach bliadhna, mios, seachduinn là uair, mionaid air an caitheamh ann an seirbhis a pheacaidh. Tha gach là ga 'r toirt ni's faide o náomhachd—o Dhia, agus ni's dluithe do ifrinn—agus mar sin tha sibh "a carnadh suas feirge fa chomhair là na feirge" (Romh. ii. 5), connadh air am bi sibh a losgadh tre linntibh na bith-bhuanntachd. Tha am misgear, fear-na-mionn,—no neach a ta beò ànn am peacadh air bith eile, direach a deanamh ullachaidh chùm ifrinn a dheanamh ni's teodha dha féin. Agus mar is mo a pheacaicheas sibh, is ànn is teinne a ta sibh ga 'r ceangal féin le cordaibh a bhàis. Tha gach áon pheacadh a deanamh a chleachdaidh ni 's treise, agus tha thu gach là, a cinntinn ni 's cosmhuile ris an Diabhol. Mar sin tha gach là a ta dol seachad, ga dheanamh ni 's dorra dhuit pilltinn, —oir tha chuid is mo air an ìompachadh an àm na h-oige. O mhuinntir òg ni gach là a ta sibh gun Chriosd, ni 's dorra dhuibh pilltinn d'a ionnsuidh. "Iadsan a dh'iarras mi gu moch, gheibh iad mi" (Gnàth. viii. 17).

2. O là do bhreith, chaith tu air seacharan o Chriosd,

ge d' bha am Buachaile maith 'ga d'iarraidh. Agus tha gach la ga d' chur air seacharan ni's faide—'ga d' thoir ni's dlùithe do ifrinn agus ni's faide o Chriosd, oir tha do mhi-chreideamh gach la a cinntinn ni's treise.

III. *Anns an treas àit tha againn an so solus air naimhdeas an duine nadurra an aghaidh Dhé.* "Tha an nimh mar nimh nathrach" (rann 4). Tha dà áobhar air son so:

1. Do bhrigh gur iad clann na seann nathrach, an Diabhol,—ni a ta fior mu gach áon a tháobh nàduir (Gen. iii. 15). Uime sin tha gach neach a tha cuir nan aghaidh, agus aig a bheil fuath do phobull Dé, a deanamh so do bhrigh gur iad siol na nathrach, agus gu bheil nimh na nathrach annta. Air a cheart bhònn so, "n uair a chunnaic Eoin Baiste mòran do na Phairisich agus do na Sàdusaich, a teachd a chum a bhaistidh-san thubhairt e riu, a shiol nan nathraiche nimhe" (Mat. iii. 7). Agus mar an céudna ar Tighearna féin, "a nathraiche, a shiol nan nathraiche nimhe" (Mat. xxiii. 33). Bha iad so do 'n áon nàdur ruinne—do 'n aon fhuil, agus do 'n áon chridhe—clànn an athar an Diabhol, a coimlionadh ana-miannan,—oir bha nimh na nathrach ànnta.

2. *Do bhrigh, mar an céudna, gu bheil fuath eagalach aca dha.*—Tha nimh na nathrach na nimh mharbhtach; agus tha an nathar a sireadh le bhi lot á bhi cuir gu bàs. Is sàmhla so air naimhdeas a chridhe nadurra an aghaidh Dhé. Tha e na namhaid d'a uachdaranachd agus d'a bhith; "thubhairt an t-amadan na chridhe cha 'n 'eil Dia ann" (Salm xiv. 1). Agus is e so iarrtus gach cridhe neo-iompaichte, Na 'm b'urrainn da, chuireadh e as dha, mile uair. Agus an uair a bha e air an talamh

—ge d' bha e 'gu leir ionnmhuinn—gun pheacadh, a sior dhol mu'n cuairt a deanamh maith, gidheadh ghlac iad e, chéus iad e, rinn iad fanaid, agus thilg iad smugaid air, agus na 'm b'urrainn iad, dheanadh iad a rithist, mar an céudna, seadh agus gach neach neo-iompaichte. Foghluim,—

1. *Aingidheachd eagalach do chridhe.* Gabhaidh mi orm a ràdh nach eile neach neo-iompaichte 'san tigh so an diùgh aig a' bheil fios ciod na doimhneachdan aingidheachd a tha na chridhe,—aingidheachd a chuireadh as do Dhia, na 'm b'urrainn duit. Dheanadh aingidheachd do chridhe so na 'm biodh e na d' chomas.

2. *Gràdh do-labhairt Chriosd ;*" "an uair a bha sinn fathast 'uar naimhdean dh'fhuilig Criosd bàs air ar son" (Romh. v, 8).

IV. *Anns a cheathramh àit tha an duine nadurra bothar do fhuaim an t-soisgeil.*—Tha seòrsa nathraiche ann a ghabhas ceannsachadh le ceòl (Eccl. x. 11, Ier. viii. 17), ni a bha air fhaicinn le luchd-turuis ànns an Ephid, agus ànns na h-Innseann. Ach tha seòrsa nathar ànn, a tha bodhar, no a ta druideadh a cluaise car tamuil air sheòl's nach gabh druidheadh oirre le ceòl. Is ànn mar so a tha dáoine neo-iompaichte.

Tha Criosd na Ard-dhruidh—a ghuth mar fhuaim mhòran uisgeachean,—cha do labhair duine riamh cosmhuil ris. An uair a chualadh Aindrea agus Peadar e, dh'fhag iad na h-uile nithe agus lean iad e,—mar an céudna Sèumas Eòin agus Mata, "Guth fhir mo ghràidh," ars a bhean nuadh phosda, 'n uair a chual i e. 'N uair a chluinneas na cáoraich e, leanaidh iad e—'n uair a chluinneas na mairbh e duisgidh iad—'n uair a chluinneas an dream a ta ri sáothair, agus fo thróm eallach e, gheibh iad fois,

Ach cha 'n eisd dáoine neo-ìompaichte ris,—tha iad cosmhuil ri Manaseh, cha toir iad cluais dha,—cosmhuil ris na h-Iudhaich ris an robh Stephan a labhairt, dhruid iad an cluasan agus ruith iad air falbh.

O cia liuthad neach agaibh-sa a tha deanamh so—a druideadh bhur cluasan?—'gan druideadh le fuaim an t-sáoghal,—le gnothaichibh, le curamaibh an t-sáoghal, no le anamiann-eigin. Chualas guth an Ard-dhruidh gu minic ànns an tigh-so, agus lean cuid e; c'arson a tha thusa a fantuinn!

Thoir fainear aimeadachd so. Tha e ag iarraidh a bhi drùidheadh ort gu d' bheannachadh,—gu maitheanas,—sìth,—náomhachd a bhuileachadh ort, agus cha 'n eil ainm eile air a thoirt 'm measg dháoine tre 'n urrainn thu a bhi air do thearnadh. Thoir fainear a rìs ciont an ni. Is e 'm peacadh is mò a bhi diùltadh eisdeachd ris-san "a ta labhairt o nèamh" (Eabh. xii. 25). Geibh thu maitheanas ànns gach seòrsa peacaidh, ach ma dhruideas tu do chluais air Criosd, bithidh tu gu cinnteach càillte. Tha e a bualadh aig do dhorus agus ag radh, "ma dh' éisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu 'm fosgail e an dorus, thig mi a steach d'a ionnsuidh" (Taisb. iii. 20). Smuainich air do chiont, a' cumail Mac Dhé na sheasamh aig do dhorus. Bithidh cuid 'g an sáoradh féin, ach tha Dia a fagail ciont na cuis air do cheann-sa. Is tusa a ta druideadh do chluas, —a cuir an aghaidh an Spioraid Náoimh. Gu cìnnteach tuigidh tusa an déigh so,—mar creid thu nis i,—an fhirinn eagalach, "*an ti nach creid dìtear e.*"

# SEARMOIN XVII.

## DIADHAIDHEACHD AN DUINE NADURRA A'SEARGADH AS.

"Ciod a ni mi ruit, O Ephraim? Ciod a ni mi riutsa O Iudah, oir tha 'ur maitheas mar nèul maidne, agus mar an drùchd moch a shiubhlas air falbh."—Hos. vi. 4.

TEAGASG.—*Seargaidh diadhaidheachd an duine nadurra as.*

Anns na briathran-so, tha Dia a' gearain nach robh fios aige ciod a dhèanadh e ri Israel,—gu'n robh iad cho ìomlaideach. Mar a tha e 'g ràdh ànns a choigeamh rànn, "sgath mi sios iad leis na fàidhibh, mhàrbh mi iad le briathraibh mo bheòil; agus bha do bhreitheanais mar an solus na dhol a mach. Chuir e rabhaidhean dùsgaidh da 'n ionnsuidh, chuir e teachdaireachd-gràidh agus gràis, cho maiseach ri gathaibh geal na gréine, agus dhrùidh iad orra ànn an tomhas. Bha iad mar gu'm biodh iad fo eagal,—mar gu'm biodh iad ànn an tomhas fo' bhròn; ach cha b'fhada gus an deachaidh so uile air cùl; cosmhuil ri nèul maidne, agus mar an driùchd moch shiubhail e air falbh. Is ànn mar so tha gach neach neo-iompaichte ànns an tigh-so a bhios caillte gu siorruidh. Chuir Dia teachdaireachd dhùsgaidh do'n ionnsuidh—"sgath è leis na fàidhibh iad, mhàrbh e iad le briathraibh a bheòil; chuir e mar an céudna teachdaireachd mhilis do'n ionnsuidh, "mar an solus na dhol a mach;" agus tha beagan taiseachaidh air a dhèanamh mar so air an cridheachaibh; ach an ùine bheag sùibhlaidh è air falbh.

I. *Tha againn an so air tus an teagasg gu'n searg diadhaidheachd an duine nadurra as.*

1. Tha so soilleir o'n Sgriobtuir.—Thoir fainear bean Lot. Bha i air dùsgadh,—ghluaiseadh i 'n uair chunnaic i "na dáoine" (Gen. xix. 10)—agus a chual i am briathran eagalach, agus a rinn iad gréim oirre le 'n lamhaibh tròcaireach. Rainig mar an céudna an curam a bh'air a fear, agus sin a thubhairt e ri cleimhneibh air a cridhe. Theich i uime sin, ach féuch! mar a bhris a mhaidne shiubhail na smuaintean so air falbh, sheall i air a h-ais, agus rinneadh i na carragh shaluinn. A ris, féuch cloinn Israel aig a Mhuir-ruaidh; air dhoibh dol troimh na h-uisgeachaidh mòra, agus an naimhdean fhaicinn bàite, sheinn iad láoidh mholaidh do Dhia; bha iad ro-mhothachail air an t-sáorsa a fhuair iad, agus thubhairt iad, "'se 'n Tighearna mo neart agus mo dhàn, agus tha e 'na shlàinte dhomh" (Ecs. xv. 2). Ach gidheadh cha b'fhada gus an do dhi-chuimhnich iad a ghniomhran; an ceann tri laithean 'n déigh so, bha iad a talach air, airson gu'n robh an t-uisge searbh. A rìs, thainig duin' òg a dh'ionnsuidh Iosa, chròm se e féin sìos na lathair, ag ràdh ris, "A Mhaighstir mhaith, ciod a ni mi a chum gu'n sealbhaich mi a' bheatha mhaireannach" (Marc x. 17). Bha a choguis car tiota air a dùsgadh, agus thug i gu ghlùnaibh aig cosaibh Chriosd e, ach cha do chrom se e féin riamh tuilleadh an déidh sud,—oir chaidh e air falbh "agus doilgheas air,"—"dh'fhalbh e gu tuirseach," rann 22. Bha a mhaitheas mar nèul maidne, agus mar an driùchd moch a shiùbhlas air falbh." A rìs labhair Pòl ri Felics an t-uachdaran Romhanach, "agus air dhasan bhi a' réusonachadh mu fhìreantachd, stuaim, agus breitheanas ri

teachd, ghabh Felics eagal mòr" (Gniomh. xxiv. 25). Chrith e fo'shearmonachadh an t-soisgeil, ach gidheadh cha robh anam air a thearnadh, "Fhreagair e, imich romhad an trath so, 'n uair a bhios ùine agam cuiridh mi fios ort." "Bha a mhaitheas mar nèul maidne." A ris shearmonaich Pòl fa chomhair Righ Agrippa, agus fa chomhair a mhna agus priomh-dháoine a bhaile. Bhean am focal ris, thug e na deoir gu shuilibh—aig an àm cha mhòr nach robh e deònach cul a chuir ris gach ni airson Chriosd. "Is beag," ars èsan, "nach eil thu 'ga m' áomadh gu bhi am Chriosduidh" (Gniomh. xxvi. 28). Ach bha a mbaitheas mar neul maidne a shiùbhlas air falbh.

2. *Tha faireachduinn muinntir féin a dearbhadh an ni céudna.*—Tha tomhas dùsgaidh air a chuid is mo, fo eisdeachd an t-soisgeil, agus mar sin na 'n leanadh so riu bhiodh a chuid mhòr air an tearnadh,—ach cha 'n ànn mar so a tha a chuis. "Is tearc iad ta 'g amais oirre" (Mat. vii. 14). Féudaidh e bhi, nach eil deichnear ànns a cho-thional so a thainig gu áois duine, nach do mhothaich beagan do chùram anama, agus gidheadh tha eagal orm gu bheil na ceudan dhibh a bhios càillte gu siorruidh.

1. Air tùs cia lion neach aig an robh àm dùsgaidh 'n uair a bha iad òg,—aig an robh mathraichean a bha 'g ùrnuigh air an son,—athraichean diadhaidh a bha toirt rabhaidh dhoibh,—no bha iad air an teagasg anns an sgoil shàbaid. Cia lion neach a bha mar so gu mòr air an gluasad, ach fadheòidh a chinn "mar an driùchd moch a shiubhlas air falbh."

2. A rìs, aig a chéud chomanachadh; an uair a labhair iad air tùs ris a mhinistear mu staid an anama, agus a

chual iad a cheistean, agus a rabhaidhean, agus a fhuair iad a chéud chomharra' o làimh, agus a dh'ith agus a dh'òl iad air tùs an t-aran agus am fion aig a bhord—bha eagal orra, bha deoir 'na'n suilibh,—agus chaidh iad dhachaidh a' dh' ùrnuigh. Ach cha b'fhada gus 'n d'fhalbh so uile. Rinn an sáoghal—a shòlasan agus a chùraman, gréim air an ìnntinn, agus shiubhail sud gu léir air falbh, mar dhrùchd moch, no mar néul na maidne.

3. Anns an treas àit,—'n uair a ghabh thu a chéud tinneas, agus a dh' amhairc thu o leabaidh do thrioblaid sios air an uaigh, bha eagal ort a smuaineachadh cia cho neo-dheas 's a bha thu gu bàsachadh; agus thoisich thu air rùnachadh agus air boideachadh, na 'n toireadh Dia sineadh sáoghail duit, gu'n seachnadh tu gach olc agus gu'n léughadh tu do Bhiobull. Ach cha luaithe 'tha thu cìnntinn ni's feàrr na tha do dhéagh rùinteann a cìnntinn mar dhrùchd moch, no mar neòil na maidne a shiùbhlas air falbh.

4. Anns a cheathramh àit,—'n uair a bha a cheud bhàs ànns an teaghlach, O ciod am bruthadh a rinn e air a chridhe. Tha an aireamh thaitneach ud a b'abhaist cruinneachadh mu'n àon teine a nis air a briseadh, is cha deanar suas i a cháoidh tuilleadh. An sin thoisich thu air urnuigh—air pìlltinn d'a ionnsuidh-sa a bhuail thu. Seadh féudaidh, air do ghlùnaibh làmh ris a chorp fhuar, gu'n do bhoidich thu gu'n treigeadh tu am peacadh o'n am ud a mach—no a dol leis an àdhlacadh le deòir ànn do shuilibh, gu 'm fagadh tu do ghòraich an sud ànns an uaigh maille ri duslach an aoin ghràdhaichte. Ach cha b'fhada gus an d'thainig atharrach ort,—sguir do dheòir, sguir t-urnuighean,—thainig an

sáoghal air ais mar bha e roimhe,—bha do mhaitheas, "mar nèul na maidne a shiubhlas air falbh."

5. Anns a chuigeamh àit,—aig am dùsgaidh, tha mòran air an gluasad suas. Tha iomadh fo eagal a chionn a bhi faicinn dréum eile fo chùram nach eil ni's miosa na iad féin. Tha an cridheachan air am bioradh. Tha iad dian-iarrtusach gu'm biodh iad air an ìompachadh,—tha iad ag ùrnuigh le déuraibh. Tha Mr] Ionathan Edwards ag innseadh dhuinn, nach robh tigh na teaghlach, no neach ànns a sgireachd gu leir, ànns an robh e, nach robh aig an àm ud fo' chùram-anama,—agus gidheadh, an deigh sud gu'n deach a chuid mhòr air an ais gu mi-chùram. Bha am maitheas, "mar nèul na maidne a shiùbhlas air falbh."

A chairdean ionmhuinn, tha fhios agaibh-se,—agus tha mi 'n duil nach mòr dhibh féin nach robh aig uair no uair-eigin fo dhùsgadh coguis, agus gidheadh mar a ta fios aig Dia agus aig ur coguisibh féin, cha b' fhada mhair e. Ceart mar a shiùbhlas nèul na maidne air fhuadach air falbh le gáoth, — no mar thiormaicheas an drùchd a bhar uachdair na craige,—'ga fagail na craig mar bha i,—mar sin shiubhail 'ur deagh ruintean-sa a chuid agus a chuid; a fagail bhur cridheachan cruaidh, neo-mhothachail mar bha iad roimh. Tha 'n t-slighe gu ifrinn air a comhdach le deagh ruintean, agus mòran an sud a ghuidh 's a ghuil air thalamh airson slàinte an anama. "Ciod a ni mi riut O Ephraim!"

Nochdamaid a nis céumana a chleachdaidh-so. Air do neach fas cùramach a tháobh anama, tha e air bàll a toiseachadh air meadhoinibh nan gràs a ghnàthachadh. Tòisichidh e air ùrnuigh,—féudaidh e bhi le mòr dhurachd,—agus leanaidh e air so, am feadh a ta a chùram

anama a fantuinn. Ach mar a ta a chùram a lagachadh tha so a chuid agus a chuid a sgur. Gheibh e gu'm beil e air a bhacadh le companas,—mar a their e, air dha a bhi a gabhail a leithsgeil,—no le ghnothaichaibh,—no bha 'n codal air, agus mar sin a chuid agus a chuid tha 'n ùrnuigh a dol air cùl, agus fadheòidh cha 'n eil i idir ànn. "Ciod a ni mi riut O Ephraim ciod a ni mi riut O Iudah."

2. A rìs air do neach a bhi air a dhùsgadh, thig e mach gach sàbaid a dh'eisdeachd an fhocail. Tha fios aige gu' bheil Dia a beannachadh searmonachaidh an fhocail—agus trid, gu'n sáor e an dréum a chreideas. Uime sin, tha e 'g éisdeachd le déagh aire—ag òl suas na firinn o bhéul a mhinistear—tha e beothail na dhoigh fein—thig e mach eadhon air feasgar là seachduinn, agus cuiridh e a ghnothaichean air rian a chum so. Ach mar a ta a chùram a sgur, tha na cleachdaidhean-so a sgur. Air tùs, cha'n eil e nis, cho éudmhor mu na choinneamh sheachduinn 's a bha e; a rìs, tha e cìnntinn mi-chùramach mu'n eaglais, cha'n eile e cho tric ìnnte 's a b'abhuist,—theagamh gur docha leis a bhi fo' mhinistreileachd mhàrbh fhuar, no fo'n eisdeachd bheò dhrùiteach bu cháomh leis roimhe so, agus mar so gu fan e gus an dùisg bàs agus breitheanas e. Is ann mar so a thachair do cheudaibh ànns a cheart bhaile-so.

3. Air do neach a bhi fo' dhùsgadh coguis, bithith e ag iarraidh seòlaidh o mhinisteiribh Chriosd. "Feòraichidh iad an t-slighe gu Sion"—theid iad a dh'ionnsuidh an luchd faire, ag radh, "am faca sibh esan do'n d'thug m' anam gràdh;" agus is i an drèuchd-san a bhi 'ga nochdadh "oir bu choir do bhilibh an t-sagairt eòlas a

choimhead, agus bu choir an reachd iarraidh as a bhéul, oir is èsan teachdaire Tighearna nan sluagh" (Mal. ii. 7). Ach 'n uair a bhàsaicheas an cùram, sguiridh so mar an ceudna; 's cha'n fhaic thu an gnùisean féudaidh e bhi a cháoidh tuilleadh. "O Ephraim ciod a ni mi riut. O Iudah ciod a ni mi riutsa?"

4. Air do neach a bhi fo chùram seachnaidh e peacanna follaiseach—teichidh e uatha le uile neart. Athleasaichidh e a dhòigh—"tha thigh sguabta agus deaghmhaiseach" (Mat. xii. 44). Ach mar a tha a chùram a bàsachadh tha anamiannan a' beothachadh, agus theid e air ais, "mar am madadh a chum a sgeith féin, agus mar a mhuc a chaidh nigheadh chum a h-áoirneagan san làthaich" (2 Phead. ii. 22). An cùram a ta slàinteil 'na ghnè, is ànn gu náomhachd a tha e tarruing—ach mur eil e mar so, cìnnidh an neach ni's miosa agus ni's miosa. Tha seachd diabhlan a dol a steach ànn, agus mar sin a chrioch dheireannach ni's miosa na thoiseach.

II. *Bheir sinn a nis áobharan airson so.*

1. A chéud áobhar—cha do mhothaich iad da rireadh gu'n robh iad càillte; cha ro 'n lotan ni bu doimhne na 'n craicionn—cha robh ànn ach pladhadh beag ùamhais a chuir car tiota eagal orra—fáodaidh e bhi a bhrigh peacaidh sonnruichte a rinn iad,—no a chionn a bhi a faicinn dréum eil a teicheadh. Mar so tha iad air an toirt gu bhi ag ràdh, tha mi am pheacach mòr, tha eagal orm nach eil tròcair air mo shonsa—ach cha do mhothaich iad gu bheil iad d'a rireadh càillte—"cha'n eil am beòil duint" (Romh. iii. 19)—cha'n eil an làmhan air am beòil cosmhuil ri na lobhair. Tha iad a smuaineachadh gur leor beagan aithreachais—ùrnuigh agus aithleasachaidh—cha d'thainig iad fathast gu bhi faicinn

nach eil an tomhas is lugha do bhrigh ànns na nithibh so gu'm fìreanachadh. Oir na'm mothaicheadh iad d'a rireadh gu' bheil iad càillte, agus am féum air fìreantachd Aoin eile, cha b'urrainn dhoibh fois fháotainn ànns na nithibh so.

2. An dara áobhar,—cha 'n fhaca iad maise Chriòsd, Bheir eagal duine gu ghlùnaibh, ach cha toir e gu Criosd e; is e creideamh agus gràdh a ni so. Mar sin cha 'n eil an duine nadurra a faicinn a mhaise,—cha 'n eil e uime sin ag amharc ris,—oir air do neach fior shealladh fháotainn deth,—d'a oirdhearcas,—d'a lànachd trid 'm beil maith-eanas, sìth, agus náomhachd, cha teid e gu bràth air ais. Féudaidh gu 'm bi e ànn an àmhghar—agus ànn an dorchadas ; ach gidheadh cha 'n ànn air ais a theid e, is ànn a dh' éireas e gu dhol troimh na bhaile,—cosmhuil ris a cheile,—ga iarraidh-sa, do 'n d'thug anam gràdh. An cridhe a mhothaich a ghràdh, cha ghabh e fois ànn an cuspair air bith eile ach e féin.

3. An treas áobhar,—cha d' fhuathaich an duine nadurra am peacadh le chridhe. Chunnaic an duine nadurra, féudaidh e bhi, cunnart a pheacaidh, ach cha 'n fhac e a ghrainnealachd. Feudaidh gu bheil e creid-sinn gu'm beil Dia ceart,—gu'n coimh-lionar bagraidh-ean an lagha—gu'n tig corruich Dhé fadheòidh a nuas. Tha e faicinn féudaidh e bhith gu' bheil ifrinn ànn, ach cha 'n eil e a' mothachadh gu bheil ifrinn ànns a pheac-adh féin. Tha e a' gràdhachadh a pheacaidh,—ni a tha nochdadh nach eil e air ath-ghineamhuinn,—nach eil Spiorad Dé ànn, agus uime sin siubhlaidh a mhaitheas mar néul maidne. Iadsan a th' air an toirt gu Criosd, tha 'm peacadh gràineil na 'n sealladh. Their iad, féuch tha mi graineil ciod a fhreagras mi dhuit, cuiridh

mi mo làmh air mo bhéul" (Iob xl. 4), agus mar sin, am fad' 's tha peacadh ànnta bithidh iad a dol d'a ionnsuidh.

4. An ceathramh áobhar—cha 'n eil gealladh aca 'mach a Criosd gu 'n cumail suas. Ach tha iomadh gealladh priseil aig pobull an Tighearna, mar so—"cha phill mi air falbh uatha chum maith a dheanamh dhoibh agus cuiridh mi m'eagal 'nan cridhe chùm nach dealaich iad rium" (Jer. xxxii. 40; Philip. i. 6.) Ach cha d'rinn an duine nadurra greim air na geallanaibh so, agus uime sin ànn an àm a bhuairidh, siùbhlaidh a mhaitheas air falbh "mar an driùchd moch, no mar neul maidne."

III. *Anns an treas àit, thoir fainear cho muladach 'sa tha cuis na dream so.*

1. Tha doilgheas air Dhia air an son; agus is brònach d'a rireadh an ni sin a tha na áobhar bròin dhasan. "Ciod a ni mi riut O Ephraim!" Air do Chriosd gul oscionn Ierusaleim, is ànn do bhrigh gu 'm faca e a staid, agus sin a bha tighinn; agus mar sin an ceann beagan bhliadhnaichean thainig i gu bhi na dun duslaich—bha mìlltean dhuibh-san a bha ga h-aiteachadh air an tilgeadh do ifrinn,—agus an clànn nan traillibh air feàdh an t-sáoghail. Mar sin mar an eéudna bha doilgheas air airson cruas-cridhe nam Phairiseach; agus gu cinnteach bha iad fad' air an aghaidh an slighe na ceannairc,—oir cha bu ni beag a chuireadh a leithid a dhoilgheas airsan; agus bi-sa cìnnteach, gur truagh staid na muinntir a chailleas an cùram-anama, agus mu 'm beil Dia ag radh mar ann an so, "Ciod a ni mi riut O Ephraim!"

2. A rìs thoir fainear, tha e a labhairt mar nach biodh fhios aige ciod a dheanadh e,—do bhrigh nach "fhagar

tuilleadh dhuinn iobairt airson peacaidh" (Eabh. x. 26). Chualadh sibh gach firinn dhùsgaidh, agus gach firinn mhisnichidh a tha sa Bhiobull. Bha sibh aig Sinai,—ann an Getsemane,—aig Calbhari, agus ciod tuilleadh is urrainn mise a dheanamh ribh? A rìs, bha iad so uile air an daighneachadh le freasdalaibh, le trioblaidaibh,—le bàs—agus trid "àmanaibh fionnuaireachd o làthair an Tighearna" (Gniomh. iii. 19). Chunnaic thu àm ànns an robh e deich uairean ni bu' choslaiche gu'm biodh tu air t-ìompachadh, na aig àm air bith éile. Ach is ànn air d'ais a tha thu air dol,—"chaidh fogharadh seachad, tha 'n sàmhradh criochnaichte, ach cha 'n eil thusa air do thearnadh" (Ier. viii. 20). Cha 'n eil argumaid air bith as ùr againn—no ifrinn eile gu eagal a chuir ort, no Criosd eile gu ìompaidh a chuir ort.

3. A rìs, tha do staid ro mhuladach do bhrìgh nach e mhàin nach d'fhuair thu maith air bith de na chualadh, no na mhothaich thu, ach gur ànn is misde tu e. 'N uair a shiubhlas an nèul air falbh do'n bheinn, no an drùchd do'n charaig, tha iad le cheile mar bha iad roimhe,—a bheinn cho àrd agus a chraig cho chruaidh. Ach air do dhuine a chùram-anama a chall, tha beinn a pheacaidh ni's àirde, agus craig a chridhe ni's cruaidhe. Tha e cosmhuil ris an iarrunn a chruathaicheas mar is trice theasaichear 'sa dh' fhuaraichear e,—no cosmhuil ri neach a th'air tuiteam air ais a rìs ànn an teasach, agus a tha ni's miosa na bha e riàmh. Mar sin an neach a chàill a chùram-anama, tha e ro mhi-choltach gu 'm bi e air a thearnadh.

1. Tha thu nis ni's, sinne—tha do chridhe cleachdta ri do sheann smuainntibh—do sheann doighibh — agus cha'n fhurasda leis an t-seann ghlùn gu'n lub i.

2. Chaill thu do chothrom—chuir thu doilgheas air a Spiorad—agus cha'n eil e 'n comas do neach air bith cùram anama a ghintinn ànn féin ; is e an Spiorad amhàin is urrainn so a dheanamh.

3. Tha e mar cleachdadh agad mar an céudna a bhi mùchadh do choguis. Mar a phriobas an t-suil an aghaidh cunnairt, mar sin tha am fear ànns a bheil gràdh an t sáoghail so a riaghladh, a druideadh a mach gach rabhadh dùsgaidh.

4. An ifrinn b'fheàrr leat nach robh cùram-anama riamh ort ; oir bithidh do chuimhne air so, ag an-tromachadh do pheanais. Guidheam oirbh air a bheil cùram gun sibh a dhealachadh ri bhur curam. Is mòr an trocair a bhi fuidh 'n t-soisgeul, is mò na sin àm dùsgaidh fhaicinn, agus a ris is mo na so, an Spiorad a bhi air a dhortadh ort féin, agus thu a bhi air do dhùsgadh. Na cuir doilgheas air,—cuimhnich bean Lot. "Teich airson d'anama na seall a'd' dhéigh agus na stad sa' chòmhnard uile ; teich do'n t-sliabh air eagal gu millear thu" (Gen. xix. 17).

---

## SEARMOIN XVIII.

### DEAN NA DH'FHEUDAS TU.

"Rinn i na dh'fhéudadh i, thainig i roimh laimh a dh'ungadh mo chuirp, chum adhlaic."—MARC xix. 8.

THA sinn a faicinn 'o 'n t-soisgeul a réir Eòin xi. 2, gum bi 'm boirionnach so, Màri piuthar Lasaruis agus

Mharta. Bu bhan-chreideach ainmeil i "Shuidh i ag cosaibh Iosa, agus bha i 'g eisdeachd 'fhocail"—agus thubhairt Iosa féin, "rinn Muire roghainn do'n chuid mhaith sin nach toirear uaipe" (x. 42). Ach a thuilleadh air so, bha Muire na creideach a bha gnìomhach, cho maith agus na creideach a bha ag eisdeachd. Tha mòran a smuaineachadh gu bheil creideamh a cosheasamh ànn am faireachadh a mhàin—am blàth a theid roimh 'n toradh. Tha a chráobh air a suidheachadh chùm gu'n giùlain i toradh—mar sin tha sìth, agus gairdeachas maith, ach is e toradh na náomhachd a chrioch àrd, airson 'm beil sinn air ar suidheachadh ànn an Criosd.

Tha mi 'n dòchas gur iomadh neach air an t-sabaid mu dheireadh, a shuidh cosmhuil ri Muire aig cosaibh Iosa, ag eisdeachd fhocail; o mata bithibh cosmhuil rithe mar an céudna, ànn a bhi "*deanamh na dh'fhádodas sibh,*" air a shon. Ma "cheannaicheadh le luach thu glòraich e le do chorp agus le do spiorad is leis-sa."

I. *Anns a chéud àit, tha nithe ann a dh'fhádodamaid á dheanamh.*

1. Dh'fháodamaid Criosd a ghràdhachadh ni's mò—a bhi ni's trice ag ùrnuigh—a bhi tabhairt tuillidh molaidh dha. Sin a rinn Muire rinn i e do Chriosd. Sháor e a h-anam—sháor e a piuthar agus a brathair, uime sin mheas i nach b'urrainn i tuilleadh 's gu leòr a dheanamh air a shon. "Thug i bocsa alabastair leatha, oladh spicnaird ro luachmhoir, agus bhris i am bocsa agus dhòirt i air a cheann an oladh." Bha gràdh aice do dheisciobluibh—do Pheadar—do Eoin—ach ghràdhaich i Criosd thairis orra uile. Air a cheann-sa uime sin, air an robh an crùn sgithich gu bhi—agus air a chosaibh a bha

goirid an déighe so air an lot, dhoirt i an oladh luachmhoir. Leanamaid a h-eiseimpleir. Ma sháor e sìnn thugamaid ar n-uile chridhe dha. Gràdhaicheamaid a dheisciobuil—a mhinisteirean—a bhochdan; ach e féin os an ceann uile—agus ge d' nach urrainn sinne a cheann agus a chosan ùngadh, mar a rinn ise—aig stol a choise dortamaid a mach gràdh ar crithe dha. Cha b'i 'n oladh ùngaidh a thaitinn ris cho mòr, aig an àm so, ach an gáol a bha i foillseachadh, agus mar sin is e an cridhe nuadh, am bocsa alabastair is ionmhuinn leis; agus an gáol—am moladh—na h-urnuighean a tha sruthadh as, a tha taitneach dha mar oladh chubhraidh.

O chairdean nach b'urrainn dhuibh tuilleadh de so a dheanamh—tuilleadh do bhur cridheachan a dhortadh a mach na lathair, agus mar so a bhi briseadh a bhocsa, agus a lionadh an t-seomar le fàile cubhraidh ar molaidh! O bithibh ag ùrnuigh ni's trice; ag iarraidh bhi air ar lionadh leis an Spiorad—agus gu'm bi a mhinisteirean air an lionadh leis—a phobull air an lionadh leis—agus e bhi mar an céudna air a dhortadh gu saibhir air muinntir neo-ìompaichte?

2. Dh' fháodamaid mar an céudna ar beatha a chaitheamh ni bu náomha. Anns an Oran, tha e air a rádh mu 'n Eaglais, "co ise a ta 'g éiridh suas as an fhàsach mar stuadhaibh deataich, cubhraidh le mir agus tùis, le uile mhìn-dhus ceannaiche nan spìosraidh (Dan. iii. 6). Tha náomhachd mar an spiosradh is taitniche; tha an neach a tha dol troimh 'n t-sáoghal, ro dhlùth ris an Tighearna na chaitheamh beatha agus na ghiulan, taitneach mar dheadh spiòsraidh,—agus na 'm biodh an sáoghal làn diùbh so, bhiodh e mar leabaidh spiosraidh. Ach O tha áobhar eagail nach mòr do 'm bheil mar so

dad do dh' fhaile cùbhraidh flaitheanais,—agus nach duilich a chuis a bhi mar so; o cia lion neach a dh' fháodadh tu a bhi na do mheadhon air a thearnadh, le a leithid sud a chaitheamh-beatha, thu bhi gach áon là mar bheò-iobairt air do cheangal ri adhaircibh na h-àltrach (Salm cxviii. 27). Dh' fháodadh mnathan, mar so, am fir a chosnadh do Chriosd, "le deadh chaitheamh-beatha" (1 Pead. iii. 1)—parantan an clànn, agus clànn am parantan. A sheirbhiseacha, maisichibh teagasg Dhé bhur Slànuighear ànns na h-uile nithibh. Dealradh bhur solus am fianuis dháoine,—sean is òg, bochd is beartach. O cha 'n eil argumaid dhearbhaidh air bith cosmhuil ri caitheamh-beatha diadhaidh.

3. A ris dh' fháodadh sibh a bhi 'g iarraidh slàinte muinntir eile. Tha fios agaibh ma thainig sibh a dh' ionnsuidh Chriosd, gu bheil ifrinn ànn, agus gu bheil gach neach neo-ìompaichte a dol gu grad sios. Tha fios agaibh gu bheil Slánuighear ànn, agus gu bheil a làmh sìnnte mach re an là uile. Bheil sibh mata a deanamh na dh' fháodas sibh, chum peacaich a thearnadh? Tha mi ag ùrnuigh air an son tha thu 'g ràdh,—tha mi freagradh gur cealgair thu mar eil thu sáothrachadh mar an céudna. Cha 'n eisd Dia na h-urnuighean so;—agus nach eil eagal ort gu 'm fáod thu le ùrnuigh gun oidheirp, 'bhi a' brosnachadh an Tighearna. Cha 'n aithne dhomhsa labhairt tha thu 'g radh, cha 'n eil mi fòghluimte. An seas an leithsgeul so aig caithir breitheanais? Am féumair mòran fòghluim chum duine ànn an cunnart a dhùsgadh, ag innseadh dha gu bheil a thigh ri theine agus mar sin, ma tha'n toil agad tha fòghlum gu leor agad gu rabhadh a thoirt do pheacach a tháobh a chunnairt.

Nach b' urrainn dhuit tuilleadh a dheanamh airson na

muinntir a tha fantuinn na d' thigh. An d' rinn thu na 's urrainn thu air son do chlann, agus do sheirbheisich,—gus an fhìrinn a theagaisg dhoibh,—an toirt do thigh Dhé,—gu bhi 'g ùrnuigh, agus a cuir an aghaidh peacaidh.

Bheil thu deanamh na dh'fháodas tu airson do choimhearsnach. An urrainn dhuit fhaicinn fad iomadh bliadhna air an t-slighe leathain, gun rabhadh a thoirt dha? Bheil thu deanamh na dh' fháodadh tu, le bhi sgaoiladh sgriobhaidhean diadhaidh,—le bhi toirt luchd brisidh na sàbaid do thigh Dhé,—le bhi teagaisg cloinne air an t-sàbaid,—ag innseadh dhoibh mu shlighe na slàinte? Bheil thu deanamh na dh' fháodas tu airson slàinte an t-sáoghail?

4. Bheil thu deanamh na dh'fháodas tu airson bochdan Chriosd—air chul thu bhi seirceil ri muinntir bhochd eile? Air an là mhòr their Iosa riusan air a dheis, "thigibh a dháoine beannaichte m' Athair-sa,—oir bha mi ocrach agus thug sibh dhomh biadh" (Mat. xxv. 35). Cha 'n eil féum aige-san o so suas air áoidheachd Mharta, no oladh ùngaidh Mhuire,—no air deoch o'n Bhan-Shamaritanich ach dh' fhàg e iomadh piuthar agus brathair ànns an t-sáoghal,—bochd, tinn, bacach,—áosda, agus tha e ag ràdh, "a mhèud 's gun d' rinn sibh e do áon do na braithribh a 's lugha agam-sa, rinn sibh dhomh-sa e" (Mat. xxv. 40). 'Bheil thu cleachdadh tuilleadh stuamachd chum 's gu 'm bi tuilleadh agad gu thoirt seachad,—stumachd ànn anuidheam—ànn an itheadh agus an òl,—chum gu'n dean thu 'tuilleadh fialaidheachd ris a bhochd, agus ris an fheumach?

II. *Nochdaidh sinn a ris aobharan air so.*

I. Rinn Criosd na dh'fháodadh e air 'ar sonne.—

"Ciod tuilleadh a ghabhadh dèanamh ri m' fhion-lios, nach d'rinn mi ànn" (Isa v. 4). Rinn e na h-uile ni, agus dh' fhuiling e na h-uile ni. "Air dhuinne bhi fathast gun neart ànn an àm ìomchuidh bhàsaich Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh" (Romh v. 6). "Gràdh is mò na so, cha 'n eil ànn." Thug e a bheatha gu h-iomlan o phrasaich Bhethlehem gu crànn-céusaidh Chalbhari air ar son. Dh'fhuiling e na thoill sinne,—rinn e gach ni bu'choir dhuinne dheanamh. Agus mar an céudna a nis ànn an glòir, tha e beò air ar son,—"beò gu siorruidh, a deanamh eadar-ghuidhe air ar son" (Eabh vii. 25)—"na cheann oscionn nan uile nithe do'n eaglais" (Eph. i. 22)—a chum "gu'n co-oibrich na h-uile nithe chum maith don dream aig a'bheil gràdh do Dhia" (Romh. viii. 28). O is iongantach an fhìrinn i; tha i cho mòr 's gu bheil e duilich a thuigsinn, gu bheil tri pearsa na Diadhachd 'ga 'n toirt féin dhuine ànn an Criosd. Tha, n t-Athair ag ràdh, "is mise do Dhia." (Isa. xli. 10). Tha 'm Mac ag ràdh "no biodh eagal ort, or sháor mise thu" (Isa. xliii. 1)—agus tha 'n Spiorad Náomh a deanamh teampuill diubh, ag ràdh gabhaidh mise comhnuidh annta, agus gluaisidh mi 'nam measg" (2 Cor. vi. 16). Uime sin deanamaid na dh'fháodas sinn air a shonsa, a choisinn an leithid so do bheannachdan dhuinn,—seadh a thug e féin air ar son.

2. Deanamaid na dh'fháodamaid,—oir tha 'n Diabhol a deanamh na dh'fháodas èsan a chum bacaidh. Aig àmana thig e mar leomhann,—aig àmana mar nathair,—aig àmana mar aingeal-sholuis. Tha e deanamh na dh' fhàodas e gu bhi buaireadh agus a dalladh nan náomh—gu bhi ga 'n toirt air seachran le teagasgaibh meallltach—na dh'fháodas e gu bhi cuir droch smuaintean salach, toibheumach, ànn nan inntinnibh—na dh'fháodas e, gu

bhi cuir an t-sáoghail 'nan aghaidh,—an t-athair agus a mhathair an aghaidh na cloinne,—brathair an aghaidh brathar. Tha e deanamh na dh'fháodas e, gu bhi beò ghlacadh dhroch dhàoine,—'ga 'n dalladh fo eisdeachd an t-soisgeil,—ga 'n toirt thairis do anamiannaibh salach, agus ga 'n lionadh le eu-dòchas; agus do bhrìgh gu bheil fios aige gu bheil uine goirid, tha e deanamh uile dhichill. Uime sin nach bu choir dhuinne na dh'fháodas sinne a dheanamh air dhuinn a bhi ga fhaicinn-sa a deanamh na 's urrainn èsan ann ar n-aghaidh.

3. Is e áobhar eile,—gun d'rinn sinn na dh'fháodamaid roimhe so ànn an seirbhis a pheacaidh. "A ta mi toirt buidheachais do Dhia agus do Iosa Criosd ar Tighearna, a neartaich mi, do bhrigh gu'n do mheas e mi dileas 'gam chuir sa' mhinistreileachd, a bha roimhe am fhear labhairt toibheim agus am fhear géur-leanmhuinn, agus a'm' dhuine eucorach" (1 Tim. i. 12, 13). Cha b'urrainn e 'dhichnuimhneachadh mar a ghéur-lean e eaglais Dé agus a dh'fhàsaich e i, agus rinn so a nis dichiollach e a chum a togail suas ànn a bhi 'tarruing dhaoine agus mhnà an a dh'ionnsuidh Chriosd,—"a searmonachadh a chreidimh a bha e sgrios roimhè so" (Gal. i. 23). "Is leòr dhuinn," arsa Peadar, "a chuid a chaidh seachad do aimsir ar beatha gu toil nan cinneach a dheanamh, 'n uair a shiubhail sinn ànn am macnus ànn an anamiannaibh, ann an anabharra fiona, ànn an geòcaireachd, ann am poiteireachd, agus ànn an ìodhal-áodhradh an-dligheach" (1 Pead. iv. 3). Mar sin thubhairt Mr Ian Neuton diadhaidh,—"cionnus," ars èsan is urrainn dhomh a bha roimhe am fhear toibheam, a bhi am thosd." Mar so bha iomadh dhibhse a dol gu dian ann an slighe pheacaidh, gun cháomhnadh air airgiod no ùine chum bhur n-anamiann-

na a shàsachadh. O mata féuch gu'm bi thu nise cho dileas do Chriosd, sa bha thu roimhe-so do'n Diabhol.

4. Aobhar eile,—duaisichidh Criosd sin a ni sinn tre chreideamh, —duaisichidh e na briathran a ta air an labhhairt tre chreideamh. Bheannaich Dia focal nighean bheag ànn an tigh Naamain. Bha Mata air a chosnadh le' na briathraibh "lean mise." Is urrainn Dia oibreachadh leòsan a tha lag, cho maith agus leòsan a tha làidir,—agus na'n deanadh sibhse uile, na dh'fháodadh sibh, bhiodh 'm baile-so gu leir air a lionadh le faile cubhraidh, agus dhuaisicheadh Criosd sibh. Dhuaisich e Muire 'n uair a thubhairt e, gu 'm biodh iomradh air "sàothair a gràidh," air feadh an domhan ànns gach lìnn. Esan a bheir cupan a dh'uisge fuar do dheisciobul, an ainm deisciobul, cha chaill e a dhuais.

5. A rìs mar dean thu na dh'fháodas tu, cionnus a bhios dearbhachd agad gur Criosduidh thu? "'Si so an diadhachd fhior-ghlan agus neo-shalach am fianuis Dé agus an Athar, dilleachdain agus bantracha fhiosrachadh 'nan trioblaid, agus neach ga choimhead féin gun smal o 'n t-sáoghal" (Seum. i. 27). Tha thu ànn am mearachd, ma tha thu 'smuaineachadh gu bheil an diadhachd a co-sheasamh amhàin—ànn am beachdaibh, — am mothachadh agus ann am faireachduinnn sòlasach. Tha iad so maith 'na 'n àite féin, ach mur eil iad a giulain toraidh ànns a chaitheamh-beatha, tha áobhar eagail nach eil ach mealladh agad. "Ma tha neach sam bith ànn an Criosd, is créutair nuadh e" (2 Cor. v. 17.)

III. *Anns an treas àit, fregramaid ceisdean.*

1. Nach dean an sàoghal magadh oirn? Freag—Ni'

Rinn e magadh air Muire,—thubhairt e gu 'n robh i ri ana-caitheamh,—am feadh is e a thubhairt Criosd gur maith a rinn i. Mar sin ge d' ni 'n saoghal magadh ortsa, a deanamh na dh'fháodas tu, gheibh thu gu cinnteach cliù, agus misneach o Chriosd. Rinn iad magadh air féin,—thubhairt iad uime, gu'n robh cuthach air,—gu'n robh deamhan aige. Rinn iad magadh air Pol, aig radh, gu'n robh cuthach air-san mar an céudna; agus mar so buinidh iad ri phobull ànns gach linn,—ach deanadh iadsan gairdeachas, air dhoibh comhpairt a bhi aca do fhulangasan Chriosd;" ma 'se 's gu'm fuiling sinn maille ris, glòraichear sinn maille ris mar an céudna" (Romh. viii. 17.)

2. Ceisd. Ciod a 's urrainn mise dheanamh, boirionnach mar a ta mise? Freag—Bu bhoirionnach Muire, ach rinn i na dh' fháodadh i. Bu bhoirionnach Muire Magdalen, gidheadh bha i roimh chàch aig an uaigh. Bu bhoirrionnach Phebe, agus rinn i còmhnadh ri iomadh, agus ri Pòl féin. Bu bhoirionnach Dorcas, gidheadh rinn i cotaichean agus trusganan do na náoimh bhochda ànn an Iopa.

3. Ceisd.—Cha 'n eil annamsa ach leanabh, ciod uime sin is urrainn dhomh-sa a dheanamh? "A béul náoidhean, agus chiochran, dh' orduich thu neart" (Salm. viii. 2.) Is minig a bha clànn na 'm meadhon air am parantaibh ìompachadh.

4. Ceisd—Cha 'n eil gràs agamsa gu dad a mhaith a dheanamh? "An ti a dh' uisgicheas uisgichear mar an céudna e féin" (Gnàth xi. 25.) B'e deadh thoil an Athar gu'n comhnuicheadh gach uil iomlanachd annsan" (Col. i. 19),—lanàchd do 'n Spiorad mar Spiorad ùrnuigh —do ghràs, a chum do pheacaidh a chláoidh, agus do

chridhe neartachadh ànns an Tighearna. Labhair thusa, agus bheir Dia briathran dhuit; thoir thusa seachad gu pailt do bhochdaibh Chriosd, agus gheibh thu gu pailt uaithe-san—" is comasach Dia air gach gràs a dheanamh ro phailte dhuibhse, chum air dhuibh ànns gach uile ni làn leòr a bhi agaibh a gnàth gu'm biodh sibh pailte chum gach deadh oibre" (2 Cor. ix. 8). "Thugaibh an deachamh uile chum an tigh thasgaidh, air chor is gu'm bi biadh ann am thigh-sa, agus dearbhaibh mi nis leis an ni so, tha Tighearn nan sluagh ag ràdh" (Mal. iii. 10).

---

## SEARMOIN XIX.

### A' DLU LEANTUINN RI CRIOSD.

" Cha deachaidh mi ach beagan air m'aghaidh uatha, 'n uair a fhuair mi èsan d'a 'bheil gràdh aig m'anam; rinn mi gréim air, agus cha leiginn as e, gus an d'thug mi e do thigh mo mhathar, agus d'a seomar-sa a rug mi."—Dan. iii. 4.

An d'fhuair thu èsan d'a bheil gràdh aig d'anam? Am faca tu a mhaise,—an cualadh tu a ghuth,—an do chreid thu teisteas Dé mu thimchioll,—'n do mhiannaich thu a sgàile, agus a bheil thu sealbhachadh a cho-chomuinn? O mata dean gréim air, agus féuch nach leig thu as e.

I. *Anns a chéud àit nochdaidh sínn cuid a dh'àobharan air so.*

1. A cheud áobhar,—do bhrigh gu bheil sìth air a fáotainn Ann. Air dhuinn a bhi air ar fìreanachadh tre chreideamh, tha sìth againn ri Dia,—cha'n ànn ruinn féin thoir fainear (Romh. v. 1). Cha'n ànn ris an

t-sáoghal, no ris a pheacadh, no ri Satan, ach ri Dia. Agus is ànn amhàin tre chreideamh airsan, a gheibh sinn fior shìth ri Dia—amhàin trid greim daingean a bhi againn dhe-san. Ma leigeas tu as e, leigidh tu as t-fhìreanteachd, oir is e so ainm, agus bithidh tu gun fhìreantachd, gun dion o chorruich—gun slighe a dh'-ionnsuidh an Athar. Ditidh an lagh thu,—bithidh Dia feargach riut,—agus ditidh do choguis thu. Cùm do ghréim mata, 's na leag as e,—ciod air bith a leagas tu as, na leag Criosd as, oir is e do shìth e, agus uime sin earb as na àonar.

2. An dara áobhar,—is e náomhachadh a phobuill e. Cha'n eil a bheag do fhior náomhachd air thalamh, nach ànn uaith-sa a thainig i; agus uime sin, am fad 'sa dhlù-leanas sinn ris-san, tha ar náomhachadh cinnteach dhuinn; oir gheall e ar gleidheadh le a chumhachd tre chreideamh; mar an céudna tha a gháol dhuinn cho mòr 's nach ceadaich e a cháoidh don pheacadh uachdran-achd fháotainn os ar cionn. Tha fhocal againn air son so, agus mar sin bhiodh e gu eas-urram dha, na'n cead-aicheadh e do áon dhiubhsan a tha dlù-leantuinn ris, a dhol air an ais. Uime sin, tha thu faicinn do chun-nart, ma leigeas tu as e. Dhiot féin cha 'n eil neart, no gràs, no comas agad an aghaidh na 'milltean do naimh-dean a th' air do thoir. Ach ma bhios Criosd leat, co dh'fháodas a bhi na d'aghaidh,—ach c'ait am bi thu ma leagas tu as e?

3. Tha áobhar eile againn, ànn an dòchas a ghòire. "Tha sinn a deanamh gairdeachais ànn an dòchas glòire Dhé (Romh. v. 2). Ma fhuair thu Criosd, fhuair thu slighe gu glòir, agus an uine ro ghoirid bithidh tu maìlle ris an Tighearna sáor o àmhghar,—o pheacadh,—o

bhròn,—o laigse,—agus o naimhdibh. "Le d' chomhairle stuiraidh tu mi, agus fadhòidh gabhaidh tu mi chum glòire" (Salm lxxiii. 24). Tha so 'ga d' lionadh le mòr ghairdeachas, maille ri tuilleadh iarrtuis an déigh nèamh. Ach ma leagas tu as Criosd, caillidh tu so—ma leagas tu as èsan, cionnus a choinnicheas tu ri bàs? Ma leagas tu as èsan, cionnus a theid tha gu breitheanas, agus a sheasas tu fa chomhair na righ-chaithreach.

II. *Anns an dara àit thoir fainear cionnus a chumas tu gréim deth.*

1. Air tùs tha Criosd a gealltainn neart a thabhairt. Ma tha gréim agad dheth an diugh, is beannaichte thu oir tha e gealltainn neart gu dlù-leantuinn ris. "Tha m' anam a' dlù-leantuinn riut, cumaidh do dheas làmh suas mi" (Salm lxiii. 8). Esan a rinn an sáoghal nadurra, tha e'ga chumail suas, agus mar sin Esan a rinn an cruthachadh nuadh, tha e 'ga chumail suas. Cha'n e mhàin gu' bheil an eaglais 'ga taice féin ri Criosd, "ach tha a làmh chli-sa fo' a ceann agus a làmh dheas timchioll oirre" (Dan. ii. 6). "Theagaisg mi fòs do Ephraim coiseachd" (Hos. xi. 3). Is maith do leanabh greim daingean a dheanamh air a mhathair, Och! bu bheag a chabhair so, mur biodh a làmh-sa timchioll airsa'. Is maith an ni creideamh, ach O cha leòr e a dh'easbhuidh airsan o bheil gach uile ghràs—agus a tha ag radh "cuiridh mi m'eagal ann bhur cridhe."

2. Anns an dara àit, tha sinn gu greim a chumail dheth trid creideamh,—agus mar sin, tha sinn gu bhi a sior chleachdadh creideamh air—agus a chum so, gu bhi ag iarraidh tuilleadh eòlais air—'na chliù—'na obair, agus 'na phearsa, mar a ta e air fhoilseachadh dhuinn ànns na sgriobtuire. Dean mata 'n tuilleadh greim trid

creideamh air. Tha a chràobh aig nach eil ach áon fhrèamh, gu furasda air a spionadh suas; ach ma tha iomadh frèamh aice, seasaidh i. Tha an creideamh cosmhuil ri frèumh, agus uime sin tha gach firinn a tha thu creidsinn mar fhrèamh as ùr gu bhi neartachadh an anama. Air an áobhar sin, thoir cleachdadh do d' chreideamh,—amhairc gu dùrachdach agus gu tric, ri Iosa, gus am bi gach buaidh dheth, air a gintinn ànn do chridhe.

3. Is i ùrnuigh meadhon eile. Faic Iacob aig Bethel, cluinn briathran an fhàidh—" dean greim air mo neart" (Isa. xxvii. 5). O gleachd ris mata—agus ann an treibhdhireas, cosmhuil ri Heseciah, Iacob, agus Maois.

4. Tha sinn gu bhi cumail gréim dheth le bhi seachnadh leisg spioradail ni a ta cuir mòr dhoilgheas air. 'N uair a tha 'n t-anam a cìnntinn leisg—codalach, tha Criosd air fhuadach air falbh. Deanaibh faire mata, agus a chum so gradhaichibh e ni's mo. Is iomadh oidhche a rinn èsan faire air ar sonne, agus nach fháod thusa faire re áoin uaire maille ris-san? (Dan. v. 2). Chum greim a chumail dheth, tha sinn mar an céudna gu bhi seachnadh ìodhail. Cha'n urrainn duit gréim a chumail diùbh le chéile; ma tha thu, 'n deigh dhuit gréim a dheanamh air-san, a deanamh gréim air cuspair eile, gu cìnnteach cha'n fhan e—oir tha e ro éudmhor. Cha'n urrainn dhuit seirbhis a dheanamh do dha mhaighstir; agus ma thig an airc do thigh Dhagoin, gu cinnteach tuitidh an t-ìodhal sìos. A ris gu gréim a chumail dhe, féumaidh tu bhi làn deònach, a bhi air do náomhachadh. Thagh e sinn, ghairm e sinn a chum gu nàomhaicheadh e sinn; agus mar sin tha a bhi caidridh eadhon áon pheacadh a cuir doilgheas air. Anns an

àite fa dheireadh "thug i è do thigh a màthar;" thoir thusa a dh'ionnsuidh do thighe è—riaghladh è ànn—oir mar eil thusa agus èsan ag ìmeachd maille ri cheile aig a bhaile, cho maith agus o na bhaile, bi cinnteach nach fhada gus an dealaich sibh cómpanas.

---

## SEARMOIN XX.

### CRIOSD ANNAIBH-SA.

"D'am bu toil le Dia fhoillseachadh, ciod e sáoibhreas an rùin diomhair so am measg nan cinneach, neach is e Criosd annaibh-sa dòchas na glòire."—Col. i. 27.

Is é so an soisgeul, "Criosd annaibh mar dhòchas na glòire." Tha dà sheadh aig na briathraibh so, agus cha 'n urrainn mi ìnnseadh co dhiubh a th' air a chiallachadh an so, ach ainmichidh mi le cheile iad,—oir feudaidh gu bheil iad le cheile air an ciallachadh.

I. *Air tùs tha Criosd annaibh a'ciallachadh Criosd air a ghabhail tre chreideamh mar ur fìreantachd agus ur neart,*—am fior bhònn air a bheil againn dòchas na glòire. Mar sin tha e air a' ràdh, "gu bheil e comhnachadh ànn ur cridhe tre chreideamh" (Eph. iii. 17.) Air do 'n Spiorad an cridhe fhosgladh, agus maise agus glòir an fhir-Sháoraidh a nochdadh, air bàll tha 'n cridhe a gabhail ris, agus a' dlù-leantuinn ris,—agus tha gach sealladh as ùr a tha e fáotainn air, 'ga cheangal ni's mò agus ni's mò ris. Tha gach masladh,—gach buaireadh, —gach peacadh, gach trioblaid a' dlùthachadh an anama ni's mo ris, air doigh agus gu 'm fáod e bhi air a ràdh,

gu bheil Criosd mar so tre chreideamh da rireadh a gabhail comhnuidh anns a chridhe. Air a ghabhail mar so, is e Criosd dòchas na glòire—do bhrigh agus agus gur e creideamh airsan mar ar fìreanteachd, air a shior cleachdadh mar so, am meadhon trid a bheil an dòchas beannaichte-so air fhaotainn leinn. Uime sin is urrainn an t-anam ag a bheil Criosd, a' ràdh mar an céudna, is leamsa glòir—oir tha e comasach air ar tearnadh. 'Bheil Criosd mar so annadsa? Mar eil Criosd annad, cha 'n eil gu cìnnteach dòchas na glòire agad fathast."

II. *Anns an dara àit tha Criosd air a dheilbh anns an anam leis an Spiorad"* (Gal. iv. 19), agus ànns an t-seadh so mar an ceudna, is e dòchas na glòire e,—agus ànns an t-seadh so tha mi tuigsinn briathran ar bónn teagaisg, agus na h-earrainnean a th'againn an Eòin. xv. 4, xvii. 23, 26.

1. A ris, tha so a ciallachadh *gu' bheil ìnntinn Chriosd air a deilbh ànns an anam,* "tha ìnntinn Chriosd againne" (1 Cor. ii. 16). Tha so fìor mu thimchioll gach creideach,—tha iad a dh'áon ìnntinn ri Criosd,—"tha, Spiorad na h-ìnntinn fhallain aca" (2 Tim. i. 7). Cha 'n e gu bheil an creideach uile-leirsinneach mar a ta Esan,—no do bhreithneachadh foirfe mar a ta Esan; ach gu bheil e am fad 's tha 'eòlas a dol, do'n aon ìnntinn agus bheachd, agus a ta Criosd.

Tha e a faicinn a pheacaidh mar a ta Criosd 'ga fhaicinn, eadhon na shearbhadas, na olc, agus na ni salach graineil,—meallta na sholasaibh,—cunnartach, agus gu cinnteach a toirt peanais ann na lorg.

Tha e do'n áon ìnntinn risan a tháobh an t-soisgeil. Tha Criosd a' faicinn glòir do-labhairt ànn. Tha slighe

na slàinte a dh'fhosgail e suas, ànn 'a shealladh làn-choimhlionta-sáor, làn glòire do Dhia, agus sonais do na chinne-daoine. Ri so uile tha an creideach aig a bheil ìnntinn Chriosd a làn áontachadh.

Tha 'n creideach aig a bheil ìnntinn Chriosd a faicinn an t-saoghail mar a tha Esan 'ga fhaicinn. Tha fhios aig Criosd ciod a th'anns an duine,—tha fhios aige mar an céudna air diomhanas an t-sáoghail, an coimeas ri fabhar Dé. Cha 'n fhiùgh a shaibhreas,—urram—a shòlasan ann 'a bheachd-sa gun toireadh iad àon osnadh o chridhe. Tha an creideach do'n bheachd chéudna.

Tha e mar an ceudna a dh'áoin ìnntinn ris, a thàobh ùine. " Is éigin domh-sa oibre an ti a chuir uaith mi a dhèanamh, am feadh is là e ; tha 'n oidhche a' teachd, 'n uair nach urrainn áon duine obair a dhèanamh " (Eòin ix. 4). " Féuch tha mi teachd gu h-aithghearr." So mar an céudna beachd a chreidich.

Tha e mar an céudna a dh' áon inntinn ris a tháobh na siòrruidheachd. Dh' amhairc Esan air gach ni ànn an solus na siòrruidheachd, agus bha nithe prìseil 'na shealladh a reir an co-cheangal a bhi' aca ri siòrruidh-eachd, agus tha so fior mar an céudna a tháobh a chreidich.

2. *A ris tha cridhe Chriosd air a dheilbh ànn an cridhe 'chreideach.*

Tha an creideach a gràdhachadh Dhé mar a ghràdh-aich Criosd e. " Athair chothromaich ars èsan, cha b' aithne do 'n t-sáoghal thusa, ach b' aithne dhomh-sa thu " (Eoin xvii. 25). " Cha 'n eil mi 'm áonar, ach mise agus an t-Athair a chuir uaith mi " (Eoin viii. 16). " Tha mi a toirt buidheachais dhuit o Athair " (Mat.

xi. 25)—briathran a ta nochdadh an teas ghràdh a bha 'na chridhe dha. Tha an creideach 'ga ghràdhachadh mar an céudna.

Tha an creideach mar an céudna, mar bha Esan—fo' dhoilgheas ma tha gnùis an Athar air a folach uaith. "Mo Dhia, mo Dhia c'arson a thréig thu mi" (Salm xxii. 1). "Gu ùir a bhàis thug thu mi" (15). "Luidh d' fhearg orm gu teánn" (Salm lxxxviii. 7). "Thog thu suas mi agus leag thu sìos mi" (Salm cii. 10). Mar so their a shluagh mar an céudna; "their mi ri Dia mo charraig, c'ar son a dhichuimhnich thu mi" (Salm xlii. 9).

Tha 'n creideach mar céudna—mar a ta Esan—a' gràdhachadh nan náomh. "A tháobh nan náomh a ta air thalamh agus nam flath, tha mo thlachd uile ànnta" (Salm. xvi. 3). "Air dha mhuinntir féin a bha ànns an t-sáoghal a ghràdhachadh, ghràdhaich e gu crich iad" Eoin xiii. 1). "Gradh is mò na so cha 'n eil aig neach air bith, gu'n leigeadh duine 'anam sìos airson a chairdean" (Eoin xv. 13, xiv. 3, Gniomh. ix. 4). Mar so tha gach fior chreideach—oir gach neach a ghràdhaicheas, ghineadh o Dhia e, agus is aithne dha Dia (1 Eoin iv. 7).

Tha truas aig an fhior chreideach do na peacaich—agus ànns an nì so tha è cosmhuil ri Criosd. Thug so Esan o nèamh—thug so dh' ionnsuidh a chrionn-chéusaidh e—thug a thruas e gu deòir a shileadh oscionn Ierusaleim—agus uime sin tha e fad-fhulangach do ar táobhne, gun toil aige dréum sam bith a bhi càillte (2 Pead. iii. 9). Tha cridhe a chreidich cosmhuil ri a chridhe-sa ànn an cáoimhneas riusan a th' air an dùsgadh. "Cha bhris e a chuilc bhrùite" (Mat. xii, 20).

3. *Tha na creidich mar an céudna cosmhuil ris ànn na*

*chaitheamh-beatha ànns an t-saoghal.* Ge d' tha iomadh mi-choimhliontachd maille riu, gidheadh tha iad da rireadh na 'n luchd leanmhuinn airsan. (Gal. ii. 20, 2 Cor. vi. 16).

Tha iad na'n luchd-leanmhuinn air, ànn a bhi giùlain maslaidh air a sgàth—" neach an uair a chàineadh e, nach do chàin a rìs, 'n uair a dh'fhuiling e nach do bhagair" (1 Phead. ii. 23). "Bhris masladh a chridhe" (Salm lxix. 20), gidheadh cha do chàin e; is ánn a ghuidh e air an son. Mar so tha 'n creideach.

Tha iad mar an céudna cosmhuil, "ànn a bhi dol mu'n cuairt a deanamh maith" (Gniomh. x. 33). B'e á bhiadh agus a dheoch e. Agus mar so bithidh a dheis-ciobuil. Na di-chuimhnichibh maith a dhèanamh, agus comh-roinn a thoirt uaibh" (Eabh. xiii. 16). Tha iad mar an céudna, mar a bha Esan, dealaichte o pheacaich. Chàidh Esan troimh 'n t-sáoghal gu neo-lochdach, mar ghath soluis a dealradh air gàinntir shalaich, ach cha 'n eil e féin air a shalachadh—no mar amhainn a tha glanadh, is a deanamh torrach, gun i fein a bhi air a truailleadh; mar sin chaidh Esan troimh 'n t-sáoghal, agus ànns an ìmeachd-so, bithidh a phobull ag iarraidh a bhi ga leantuinn (Salm ci. 4).

Ach cionnus, tha thu feòrach, a ta Criosd air a dheilbh annainne mar dhòchas na glòire?

1. Freag: Cha 'n ànn mar fhìreantachd. Cha 'n e Criosd ànns an anam bónn toilltinneas na glòire so. Féumaidh sìnn fìreantachd choimhlionta a bhi againn gu coir fháotainn air so; ach cha 'n eil Criosd fathast an seilbh choimhlionta air a chridhe. Uime sin is e Criosd *air ar son*, agus againn *trid creideamh*, ar coir air glòir, Is 'Esan mar ar culaidh-bhainnse—" Iehobhah

ar fìreantachd"—a mhàin, a bheir dànachd dhuinn ànn an là a bhreitheanais.

2. Freag: Ach ma tha Criosd air a dheilbh ànns a chridhe tha so a nochdadh gu'n do chreid sìnn air; agus, "an ti a chreideas ànn am Mac Dhé tha an fhianuis aige ànn féin" (2 Eòin v. 10). Ach air chùl so, ma tha duine 'creidsinn, bithidh toradh air fhaicinn 'o 'n táobh a mach, agus mar sin bithidh an dithis mar dhearbhadh aige gu bheil Criosd air a dheilbh ànn. "An ti aig nach eil na nithe-so tha e dàll" (1 Phead. i. 9.)

3. Freag: A rìs tha Criosd mar air a dheilbh ànns a chridhe, toirt ìomchuidheachd airson glòire. "Tha riogh-achd Dhé an táobh a stigh dhibh;" agus mar sin tha nèamh air toiseachadh ànns a chreideach a cheana. Their e, "tha Criosd annam," uime sin tha nèamh air toiseachadh annam, agus mar sin tha fhios agam gu 'm bi mi an ùine gheàrr, gu bràth maille ris an Tighearn.

Cleachdadh.—1. 'Bheil *a choir laghail* agad-sa fathast air glòir shiorruidh? Sin ri radh, 'n d'rinn thu gréim fathast air Criosd tre chreideamh? Chualadh tu cionnus a ta iadsan a th'air an soillseachadh leis an Spiorad Náomh, a deanamh gréim air mar Iehobhah am fìreantachd. An d'rinn thusa gréim air—an do chuir thu umad Criosd. So an àon chòir laghail air glòir; agus uime sin mar eil so agad, cha 'n eil ànn do dhòchas ach faileas.

2. A rìs a bheil *iomchuidheachd* agad airson glòire—eadhon Criosd air a dheilbh annad? Bheil E beò annad—a' gluasad annad? Bheil "náomhachd agad, ni as éugmhais nach faic neach air bith an Tighearn?" —(Eabh. xii. 14).

# SEARMOIN XXI.

## NEACH A CHUIREADH AIR CUL.

"Uime sin is amhuil a ta mise a' ruith, cha 'n ànn mar gu neo-chìnnteach, is amhuil a ta mi a'cuir catha, cha 'n ànn mar neach a bhuaileas an t-athar.

"Ach tha mi a tròm bhualadh mo chuirp, agus ga chuir fuidh smachd, air eagal air chor sam bith, an deigh dhomh searmonachadh do dhream eile, gu 'n cuirear mi féin air cùl."—1 Cor. ix. 26, 27.

Faic.—1. Cia cho dùrachdach 'sa tha Pòl ag iarraidh rìoghachd néamh, "is amhuil a ta mise ruith cha 'n ànn mar gu neo-chinnteach, is amhuil a ta mi a cuir a chatha cha 'n ànn mar neach a bhuaileas an t-athar." Is ànn fada 'n deigh ìompachaidh a sgriobh Pòl na briathran-so. B' urrainn e a radh "dhomh-sa bhi beò is e sin Criosd, agus bàs fhàotainn is buannachd dhomh so" (Philip. i. 21). Bha fhios aige gu'n robh crùn glòire 'feitheamh air—agus gidheadh cia cho dùrachdach 'sa tha e 'chùm gu'm fàs e ànn an gras. Tha e coltach ri neach a ta ruith na réis, a chùm gu'm fàs e ànn an gràs. Tha e coltach ris-san a ta ruith na réis a chum na duaise a'ghlacadh; agus air a mhodh chéudna thigeadh do gach àon a ta air an t-slighe chéudna a bhi ag radh, "uime sin is amhuil a ta mise ruith." Suidhidh cuid sìos ànn cathair an leisgein ag radh, cha 'n eagal dhomh—carson a bhithinn 'gam phianadh féin; ach bha Pòl "a dian-ruith a dh'ionnsuidh a chomharraidh."

2 *Faic, tha àon ni a thàobh an robh e ro éudmhor.*—"Tha mi ars èsan a' tròm bhualadh mo chuirp, agus 'ga chuir fu smachd." Thug e fainear gu 'n robh iadsan a bhá ruith na réise ro-chùramach a tháobh an nì-so, "tha

gach uile gleachdair measara ànns na h-uile nithe"—agus mar sin dh' iarr esan mar an céudna a bhi measara gu sonruichte ànn an itheadh agus an òl—"a tròm bhualadh a chuirp, agus ga chuir fo' smachd."

3. *A rìs tha è toirt áobhair air son so*—"air eagal air chor sam bith an deigh dhomh searmonachadh do dhréam eile, gun cuirear mi féin air chùl. Shearmonaich Iudas do mhuinntir eile, agus gidheadh bha e fèin air a chuir air cùl." Cha 'n eil so a ciallachadh nach robh dearbhachd aige air gràdh Dhé ach gu 'n robh fios aige nach deanadh a dhrèuchd ànns an eaglais eadhon *abstolachd* (agus shaothraich è os an ceann uile)—agus trid bha mòran air an iompachadh; gidheadh bha fhios aige dhiubh féin nach cumadh na nithe-so e, "o bhi air a chuir air cùl." Mar an céudna bha fios aig Pol na 'n caitheadh e a bheatha a réir na feòla, gu 'm taigheadh e bàs." Bha fios aige gu 'n robh dlu-cheangal eadar e bhi beò mar so, agus a bhi air a chuir air cùl; agus uime sin, tha è deanamh uile dhichill, chum a bheatha a chaitheamh a réir an t-soisgeil.

I. *Ach ciod a tha air a ghabhail a stigh ànn "a bhi air ar cuir air cul?"*

1. Air tus, bithidh dáoin' aingidh *air an cuir air chùl le Criosd.* A nis tha iomadh dhiubh dlù dha. Tha e 'na sheasamh aig an dorus agus a bualadh—a sineadh a mach a lamhan re an là uile—a labhairt riu ànns a Bhiobull, agus tre shearmonachadh an t-soisgeil, ag radh, "thigibh a m' ionnsuidh-sa agus bheir mise suaimhneas dhuibh" (Mat. xi. 28)—agus a ris, èsan a thig a m' ionnsuidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach e (Eoin vi. 37). Ach air dha a bhìnn a thoirt a mach, "ìmichibh uam a shluagh mallaichte" (Mat. xxv.)—an déigh sin, cha bhuail e aig an dorus—cha e toir e cuireadh no

tairgse am feasd tuilleadh. Is e an áon slighe e dh' ionnsuidh an Athar, ach an déigh sud, bithidh i dùint, —an áon dorus,—ach an deigh sud bithidh e dùint gu siòrruidh. Air an làimh eile, is e sonas nan náomh gu 'm bi iad maille ris. "Gu déimhin a ta mi ag ràdh riut, gu 'm bi thu maìlle ruimsa an diugh ànn am parras" (Luke xxiii. 43). Bithidh iad gu sìorruidh maille ris. Ni iad seirbhis dha, agus chi iad a ghnùis, agus mar sin bithidh fois shiorruidh air a sealbhachadh leis a mhuinntir sháorta. Ach bithidh na mi-chreidich air an cuir air chul o bhi sealbhachadh so—"air an ceangal eadar lamhaibh agus chosaibh agus air an tilgeadh a dh' ionnsuidh dorchadais iomallach" (Mat. xxv. 30).

2. Bithidh dáoine aingidh mar an céudna, *air an cuir air cùl le Dia.* Cha'n e gu'n urrainn dhoibh a dhol o shealladh; "ma theid mi suas do nèamh, tha thu 'n sin, ma ni mi mo leabadh ànn an ifrinn féuch tha thu 'n sin" (Salm cxxxix. 8, Iob xxvi. 6); is ànn le a chumhachd a rinneadh ifrinn, agus is ànn le anail a tha i air a lasadh (Isa. xxx. 33). Ach gidheahd bithidh iad air an dùnadh a mach.

1. Air tùs bithidh iad air an dùnadh a mach o bhi mealtuinn Dhé. Thubhairt e ri Abrahàm, "is mise do sgiath agus do dhuais ro-mhòr (Gen. xv. 1). Ris a chreideach tha e ag ràdh, is mise do Dhia. "Is e Dia neart mo chridhe—ars' Daibhidh—agus mo chuibhrionn gu sìorruidh" (lxxviii. 26). Agus co dh' ìnnseas gàirdeachas na dream 'tha 'ga mhealtuinn – aig a bheil Dia— an Dia siorruidh mar an cuibhrionn! Cha 'n fhaigh sibhse so, a mhuinntir neo-ìompaichte—cha bhi e mar 'ur cuibhrionn agaibh-sa; bithidh e na'r n-aghaidh.

2. A rìs bithidh iad air an dùnadh a mach *o fhàbhar Dhé*—a tha cuir a leithid do shubhachas air a shluagh air thalamh. Lionaidh dealradh gnùis an Tighearna critheachan a phobuill làn sòlais. Ach o so bithidh am mi-chreideach gu sìorruidh air a dhùnadh a mach, agus bithidh e am feasda fo ghruaim. "Is ni eagalach tuiteam an làmhaibh an Dé bheò" (Eabh. x. 31).

3. Bithidh iad mar an céudna air an tilgeadh a mach *o bheannachd Dhé.* Is ànn uaith-san a ta na h-uile beannachadh, agus cha 'n eil tairbhe dhuinn ann an ni, ach mar a ta e air a bheannachadh leis-san. Tha a ghrian a dealradh oirn—tha am biadh 'ga 'r beathachadh—tha ar càirdean coimhneil ruinn, do bhrigh gu 'm beil Esan d'a dheònachadh. Tha gach maitheas a sruthadh uaith-san ; dealaichte uaith, cha 'n eil ach falamhachd agus dorchadas,—agus uime sin cha 'n urrainn ni air bith sòlas a thoirt dhoibh-san, a bhitheas am feasd air an dealachadh uaith. Ge d' nach biodh teine idir ann an ifrinn, dheanadh so dhe féin ifrinn thròm do anam, e bhi mar so air a dhealachadh o Dhia.

II. *Bithidh dáoine neo-ìompaichte air an cuir air cùl leis an Spiorad.* Tha 'n Spiorad Náomh a stri'eadhon ri muinntir neo-iompaichte—agus tha eadhon modhalachd agus stuamachd an leithidean o ghràs bacaidh an Spioraid.

1. Tha e 'g oibreachadh orra trid orduighibh. Tha áoradh teaghlaich gu tric a cuir cosg air droch clann, agus ga 'n cumail air an ais o iomadh droch shlighe. Tha leughadh agus searmonachadh an fhocail, na 'm meadhon air dáoine aingidh a bhacadh. Tha rabhaidhean, agus geallanna, agus cuiridhean an fhocail, na 'm meadhon air an cumail o iomadh àingidheachd—air am fagail dhoibh féin—a ghniomhaicheadh iad.

2. Tha e mar an céudna ag oibreachadh le fréusdalaibh gu bhi 'ga 'n cumail o pheacadh—mar an céudna le bochdainn—tinneas—no àmhghar, no bàs chairdean, air sheòl us gu bheil srian air a cuir ri an ana-miannaibh o bhi briseadh a mach mar a dheanadh iad, na'm biodh cead aca.

3 Tha e mar an céudna 'cuir cosg orra le bhi trìd an fhocail a dearbhadh peacaidh orra. Tha iomadh aig a' bheil mothachadh géur air peacadh, agus a treigsinn mòran do dhroch cleachdaidhean nach eil 's nach bì am feasd air an ìompachadh. Is maith uime sin an ni gràs bacaidh, leis a bheil e a ceangal suas ana-miannan dhaoine. Smuainich ciod an staid ànns am biodh dáoine neo-ìompaichte, eadhon ànns an t-sáoghal-so na'n toreadh e thairis dhoibh féin iad—ciod am fuath, an aimhreit, am màrbhadh a bhiodh ànn!—cìod an ifrinn air thalamh a bhiodh ànns a bhaile so féin, na'n toireadh Dia thairis gach neach neo-ìompaichte do rùn a chridhe féin.

Agus fadheòidh thig a chuis gu so; "cha bhi mo Spiorad a' stri ris an duine a ghnàth" (Gen. vi. 3)—riùsan "a ta a ghnàth a cuir an aghaidh an Spioraid Náoimh" (Gniomh. vii. 5). 'N uair a theid là nan gràs seachad, agus a theid am peacach a dh' ifrinn, cha bhi strì air a deanamh ris an déigh sin, agus an sin tuigidh e ciod e, "bhi air a chuir air cùl."

1. An sud cha dean an Spiorad strì le meadhoinean nan gràs. Cha bhi áoradh teaghlaich an ifrinn—no Biobull—no seinn Shalm—no Sàbaid—no soisgeul—no luchd faire gu caismeachd a thoirt duit a tháobh do chunnairt. Bithidh am fear-faire na thosd—do chunnart air teachd—do bhìnn air a cuir an gnìomh, gun àit aithreachais air fhàgail.

2. An sud cha dean e strì riut le freusdalaibh. An sud cha bhi bochduinn no bearteas—slàinte no euslaint gu bhi cumail an anama o pheacadh—dad ach àmhghar agus éu-dòchas air nach urrainn duine no aingeal càinnt a chuir.

3. An sud cha bhi dearbhaidhean peacaidh trid an Spioraid. Ditidh do choguis, ach cha bhac i thu. Mar sin brisidh aingidheachd a chridhe mach—fuath do Dhia—toibheum do ainm. An sud bheir thu toibheum do Dhia nèamh; agus an truaillidheachd, a bh'air a cumail fodha ànns an t-sáoghal-so le freusdalaibh, agus eagal dháoine, an sud brisidh i a mach cosmhuil ris na diabhlan, am measg am bi do chuibhrionn agad. O ciod 'n truaighe a bhios an so!—an searbhadas do'n anam!—a nochdadh da rìreadh gu bheil slighe an aingidh deacair. Uime sin chi thusa fathast O pheacaich gur cruaidh am maighstir è, agus gu'm bi d'anamiannan 'ga d' chràdh 's ga d' itheadh suas mar a chnuimh nach bàsaich.

III. *Bithidh daoin' aingidh air an cuir air cùl leis gach créutair.* Ge d' tha staid neo-ìompaichte an duine, a nis na staid eagalach, gidheadh féudaidh gu'n teàrnar e. Tha ainglean a nis ag amharc a dh'fhéuchainn a bheil coltach àithreachais ort. Tha cuid a smuaineachadh gu bheil iad a lathair ànn an co-thionalaibh luchd áoraidh (1 Tim. i. 25). Agus ma tha so fior tha iad gu cìnnteach a géur-amharc a dh'fhaicinn a' bheil déur a tighinn leis an t-sùil no ùrnuigh o na chridhe. Bhiodh gàirdeachas an diugh àm measg nan ainglibh, na 'm biodh àon pheacach air iompachadh.

Tha mar an céudna sluagh an Tighearna a gabhail mòr thruas do'n dream neo-ìompaichte. Tha iad ag ùrnuigh air an son a là 'sa dh' oidhche; agus is iomadh

déur a tha sileadh sìos. Ghuil Ieremiah an uaigneas as an leth; agus bha sruth dhéur a ruith o shuilibh Dhaibhidh air an son. Bu mhiann leò gu mòr gu 'm biodh peacaich air an iompachadh. Is e so mar an céudna an ni airson a' bheil ministearan Chriosd a' sàothrachadh—"ag iarraidh cáoraich chàillte tigh Israeil;" oir ma tha iad cosmhuil ri' maighstir bithidh so aca 'san amharc gu h-àraidh. Ach air do là nan gràs dol seachad, cuirear leis gach créutair náomh air cul sibh; "airgiod nach fiu theirear riu-san a chionn gu'n do chuir an Tighearn cùl riu" (Ier. vi. 30).

Cuirear air cùl le ainglibh sibh, do bhrigh a nis, nach eil e freagarrach gu'n gabhadh iad truas dhibh. "Bithidh iad air am pianadh le teine agus pronnusc am fianuis nan aingle naomha agus am fianuis an Uain" (Taisb. xiv. 10). Cha bhi sluagh an Tighearna ag ùrnuigh, no sileadh dhéur ni's mò air bhur son. Cha' n abair iad smid as ur leth air dhuibh a bhi air bhur diteadh, agus air bhur n-ioman a dh'ionnsuidh teine siorruidh. Is ànn a their iad "aleluia! 'n uair a chi iad deatach bhur doruinn a dol suas gu sáoghal nan saoghal" (Taisb. xix. 3).

Cha bhi Ministeirean a stri ribh o so suas. Cha bhi gairm aca gu so a dheanamh—oir bithidh aireamh a shluaigh coimhlionta, bithidh a bhord air a lionadh. Is ànn a bheir iad fianuis an la ud nar n-aghaidh.

Cuiridh an diabhol féin air cul sibh. Am feadh a tha sibh air thalamh, cumaidh e gréim dhibh—meallaidh e sibh le coslas cairdeis agus deagh-ghean d'a ur táobh; ach an sud cha mheall e sibh ni's mò—fuaithaichidh e sibh — pianaibh e sibh oir bithidh sibhse 'ga phianadh-sa, agus mar sin tuigidh sibh

ciod e sin, "a bhi air bhur beò ghlacadh leis an diabhol."

IV. *Bithidh na h-aingidh air an cuir air cul leò féin.*—Tha e sgriobhte gu'n iarr iad bàs fháotainn ach gu'n teich am bàs uatha. Tha mi creidsinn gu bheil cuid a mothachadh truaighe ifrinn air thalamh,—mar a rinn Iudas. Cha b'urrainn se e féin 'fhulang, agus mar sin dh'fheuch e ri e féin a chuir air cùl. Is ànn mar so a bhitheas anmana càillte; cha'n urrainn iad amharc orra féin; bithidh iad sgìth dhiubh féin; b'fheàrr leò nach robh bith riamh aca. Anns an t-sáoghal so tha dáoine neo-ìompaichte 'an sìth riu féin—tha an ìnntinnean aig fois—tha cuibhleachan am beatha a ruith gu taitneach, agus tha iomadh ni taitneach aig a chuimhne gu beachdachadh air. Ach theid so uile air cùl n' uair a theid la nan gràs seachad. An sin—

1. Bithidh do thuigse air a fosgladh gu bhi làn thuigsinn nadur na truaighe a tha thù a fulang,—gu bhi faicinn náomhachd Dhé, a chumhachd,—a mhòralachd; agus mar an céudna do bhìnn féin, agus an doimhne eagalach a dh'ionnsuidh a bheil thu air tuiteam.

2. Bithidh mar an céudna do thoil an aghaidh toil Dé eadhon ged' á tha thu faicinn gu bheil thu fadaidh an teine, ànns a bheil thu losgadh, gidheadh fuathaichidh tu gach ni tha èsan a gràdhachadh agus gràdhaichidh tu gach ni a tha Esan a fuathachadh.

3. A rìs do choguis,—fianuis Dhé ànns an anam cuiridh i do pheacaidh as do leth cuiridh i fa do chomhair iad, agus ditidh i thu air an son.

4. Bithidh mar an céudna do chuimhne air a géurachadh, agus cuimhnichidh tu air na sàbaidibh a mhi-

náomhaich thu, air na searmoinibh a chualadh tu mar nach biodh cluasan idir agad,—air do chathair ànn an tigh Dhé, air gnùis, agus guth a mhinistear, agus air fuaim a chluig. Mìlltean do bhliadhnaichean an déigh so, cuimhnichidh tu orra mar gu'n tachradh iad an dé.

5. An sud bithidh mar an céudna do dhùil na h-uamhas dhuit, eadhon éu-dòchas air nach tig crioch. O cia mar bu mhiann leat nach robh bith riamh agad, no gu'm biodh do chuimhne agus do choguis air an spionadh asad. Bu mhiann leat bàs fháotainn, ach teichidh è air falbh uat,—agus is è so a bhi càillte—is e so sgrios sìorruidh,—is e so thu bhi air do chuir air cùl.

1. Foghluim O chreidich a bhi dichiollach mar a bha Pòl dichiollach. Is e deireadh droch chaitheamh-beatha a bhi air do chuir air cùl. Tha an dithis dlù-cheangailte, agus cha ghabh iad dealachadh.

2. Foghluim mar an céudna gu'm bi ifrinn duilich a giùlain—an loch a tha lasadh le teine agus pronnusc—dorchadas iomalach—a chnuimh nach bàsaich, co is urrainn innseadh ciod e mothachadh an anama ànns an coinnich iad gu sìorruidh. "Co aig a bheil fios air neart a chorruich." O mata na fan ni's faide o Chriosd. Tha e ris ag ràdh thig, cha 'n fhada gus an abair e ìmich uam. O na cuir a nis doilgheas air a Spiorad Náomh. Tha e strìth riut ach cha 'n fhada gus an sguir E do bhi strìth. O na dean dìmeas air rabhaidhibh o mhinistearaibh, no o chàirdibh diadhaidh; cha 'n fhada gus 'm bi iad tosdach ànns an uaigh—no ag ràdh aleluia! air dhoibh a bhi faicinn deatach do dhoruinn a dol suas. A bheil thu uaibhreach agus làn féin-spéis? Cha 'n fhada gus am bi thu gràineil ànn do shealladh

féin, agus gus am b'fheàrr leat nach robh bith riamh agad air thalamh.

3. Foghluim, gáol Chriosd, a ghiulain so uile airson pheacach. Gach ni a th'air fhilleadh ànn a bhi air do chuir air cùl, bha sin air a ghiulain leis-san. Amen.

---

## SEARMOIN XXII.

### AIG FRITHEALADH SACRAMAID SUIPEIR AN TIGHEARNA.

"Athair is àill leam an dréum a thug thu dhomh, gu 'm bi iad maille rium far a' bheil mi, chum gu 'm faic iad mo ghlòir a thug thu dhomh, oir ghràdhaich thusa mi mun do leagadh bunaite an domhain." —EOIN xvii. 24.

THA againn an so—

I. Air tùs, an doigh ànns a bheil e ag ùrnuigh,—"Athair is àill leam." Is ì so an ùrnuigh is iongantaiche a chaidh rìamh suas o thalamh gu nèamh, agus is è so an t-iarrtus a's iongantaiche e ta 'san ùrnuigh. Co ach E féin a mhàin a b' urrainn a' ràdh—"Athair is àill leam." B'e Abrahàm caraid Dhé, agus fhuair E glé fhagusg dhà ànn an ùrnuigh, ach is ànn "mar dhuslach agus mar luaithre" (Gen. xviii. 27). "Bha cumhachd aig Iacob mar uachdaran ri Dia, agus thug e buaidh," ach cha bu dàna leis tuilleadh a ràdh, ach "cha leig mi air falbh thu mar beannaich thu mi" (Gen. xxxii. 26). Bha Dàniel gu mòr air a ghràdhachadh, agus cha dubhairt e ach," O Thighearn eisd, O Thighearn maith, O Thighearn clùinn agus dèan" (Dan. ix. 19). Fhuair Pòl glé fhagusg do Dhia, ach cha dubhairt é ach "tha mi lùbadh mo gluine do Athair ar Tighearna Iosa Criosd

(Eph. iii. 14). Ach an uair a chaidh Criosd a dh' ùrnuigh is e 'thubhairt e. "*Athair is àill leam.*" Cia mar a b' urrainn e so a ràdh? Do bhrigh gur e coimeas an Athair E. "Dùisg O chlaidheimh an aghaidh mo bhuachaill, agus an aghaidh an duine a ta na dhlùth-chompanach dhomh-sa" (Zec. xiii. 7). "Neach nach do mheas e na rèubainn e féin a bhi co-ionann ri Dia" (Philip. ii. 6); oir thubhairt e, "biodh solus ànn agus bha solus ànn." Mar sin tha e nis ag ràdh "*Athair is aill leam.*"

A rìs tha e an so a' labhairt mar "am fear tagraidh maille ris an Athair;" mar gu 'm biodh obair a cheana criochnaichte.—"Chriochnaich mi an obair a thug thu thu dhomh r'a dhèanamh" (4)—mar gum biodh fulang-asan a chroinn-chéusaidh seachad, agus e "na shuidhe aig deas laimh na mòrachd" oir is ànn mar so a tha e 'nis a labhairt ànn an glòir.

A rìs, tha a thoil-se na h-áon ri toil an Athar. "Mise agus an t-Athair is áon sìnn"—áon Dia—'nar n-áon ànn an cridhe agus ànn an toil. Tha e fior gu bheil anam duine aige agus toil duine—ach bha i air a h-áonadh ri a thoil mar Dhia. Bha a chridhe mar dhuine ànns gach ni, na àon ri a chridhe mar Dhia. Uime sin, faicibh cia cho cìnnteach 'sa gheibh an ùrnuigh so freag-radh; cha 'n urrainn e bhi nach faigh i freagradh,—oir is i toil an Athar agus a Mhic i; agus mar sin do bhrigh gur àill leis an Athair agus leis a Mhac e, cha 'n urrainn ni air bith bacadh a chuir. Air an áobhar-so, do bhrìgh gu bheil na càoraich an làimh an Athar agus a Mhic, cha 'n urrainn dhoibh a bhi air an sgrios.

II. *Anns an dara àit, thoir fainear co airson a' bheil e ag ùrnuigh—"an dream a thug thu dhomh."* Sè uair-

ean ànns an ùrnuigh-so, tha Criosd a labhairt mu phobull, "mar an dréum a thugadh dha"—gu bhi a cuir an Athair an cuimhne, gur iad a chuid-sa iad, mar is iad cuid a Mhic iad,—gu bheil coir aig an Athair ànnta, mar a ta coir aige-san, do bhrigh gu'n tug e dha iad mu 'n do leagadh bunaite an domhain. Agus mar sin tha e ag ràdh ànns an deicheamh rànn, "is leatsa na h-uile nithe is leam-sa, agus is leamsa na nithe is leatsa." Mun do leagadh bunaite an domhain, thagh an t-Athair pobull as an t-sáoghal; thug e do Chriosd iad ag radh ris-san, "na caill áon diubh"—"dean réite air an son tog suas air an là dheireannach iad." Agus uime sin tha e ag ràdh "ghleidh mi a mhuinntir a thug thu dhomh, agus cha do chailleadh a h-áon diubh" (12). Agus co iad a mhuinntir so—oir a tháobh naduir, cha 'n fheàrr iad na cach,—seadh féudaidh gur iad is miosa na cuid? Is e 'ar freagradh do 'n cheisd so; "gach ni a bheir an t-Athair dhomh-sa thig e am' ionnsuidh" (Eoin vi. 37), oir tha e na chomharradh cìnnteach orrasan a thugadh dha gu'n tig iad uile a dh' ionnsuidh "Iosa eadar-mheadhonair a' choimh-cheangail nuaidh, agus a chum fola a' chrathaidh, a tha labhairt nithe a 's feàrr na fuil Abeil" (Eabh. xii. 24). An d' thainig sibh? An d' fhosgail sibh bhur cridhe dha? A' bheil e luachmhor dhuibh? Ma tha, bithibh cìnnteach gu'n tugadh dha sibh, mun do leagadh bunaite an domhain—agus gu bheil 'ur n-ainmean ànn an leabhar beatha an Uain, agus air uchd-èideadh Chriosd. Air bhur sonsa mata tha e 'g ùrnuigh "Athair is áill leam gu 'm bi iad maille rium," agus cha chàill e áon dhiubh, oir is mò an t-Athair na na h-uile, agus cha 'n urrainn cumhachd air bith bhur spionadh as a làimh.

III. Anns an treas àit thoir fainear an argumaid thagraidh a tha e gnàthachadh. "Oir ghràdhaich thusa mi." Tha e cuir an Athair an cùimhne air a ghràdh a bh' aige dha mun robh an sáoghal ànn—mun robh talamh no grian no duine no aingil ànn. An sin bha e maille ris, agus gràdhaich se e. Co a's urrainn an gràdh so a thuigsinn—gradh an Dé neo-chriochnach d'a Mhac neo-chriochnach? Is mòr gràdh nam ban. Is mòr mar an céudna gràdh a chreidich dhàsan "is maisiche na clànn nan dáoine." Is mòr gràdh nan aingle dhà, a th'air an sàmhlachadh ri lasair theine. Ach is gràdh so, a th'air a thoirt le créutairibh agus uime sin cha'n eil ann ach sruthanan,—ach is cuan gràidh, gràdh Dhé d'a Mhac, oir tha gach ìomlanachd ànn chum a ghràdh a tharruing agus a ghabhail d'a ionnsuidh. Uime sin thoir fainear argumaid thagraidh,—"ma tha gràdh agad dhomh-sa dean so airson mo phobuil." Ceart mar a thubhairt e ri Pol—"Carson a tha thu 'ga m' ghéurleanmhuinn-sa?" oir tha èsan agus iadsan na'n áon. Mar sin their e air an là mhòr "gu deimhin a ta mi ag radh ribh, a mhèud 's gun d'rinn sibh e do áon do na braithribh a's lugha agam-sa, rinn sibh dhomh-sa e" (Mat. xxv. 40) oir tha e ga 'm meas mar áon ris féin. Agus mar an céudna an so, is i argumaid thagraidh—"ghràdhaich thu mi," agus uime sin gràdhaich iadsan mar an céudna, oir is áon rium iad.

Uime sin faicibh a mhuinntir ionmhuinn cho cìnnteach sa bhitheas ùrnuigh Chriosd air a freagradh. Cha 'n eil e 'tagradh a chionn gu bheil sibhse maith agus náomh. Cha'n eil; tagraidh e air bònn ìomlanachd féin. Na amhairc orra-san ars èsan, ach orm-sa, "oir ghràdhaich thu mi, mun do leagadh bunaite an domhain."

O mata féuch, gu 'n gnàthaich sibhse an argumaid thagraidh cheudna,—agus gu 'n iarr sibh air a sgàth-sa—agus na ainm-sa. So an ùrnuigh nach bi am feasd air a diùltadh. O thigibh mar so a dh' ionnsuidh a bhuird. Abraidh ris an Athair, "gabh rium air a sgàth," oir ghràdhaich thu e, mun do leagadh bunaite an domhain.

IV. *Anns a cheathramh àit tha againn an ùrnuigh féin.*

1. *Tha e ag ùrnuigh gum bi iad maille ris.* Cha'n eil so a ciallachadh gu'n tugadh e air bàll as an t-sáoghal iad. Féudaidh cuid do phobull Chriosd an so an diugh, urrad d'a làthaireachd a shealbhachadh—urrad do ghràdh an Athar—urrad do ghàirdeachas nèamhaidh—agus a leithid a dh'eagal a bhi orra dol air an ais do'n t-sáoghal, agus gu'm bu mhiann leò gum b'e so geata nèamh—gum biodh iad air bàll air an giulain o'n bhord-so 'dh'ionnsuidh a bhuird a ta shuas. "Tha mi air mo theannachadh eadar dha ni—arsa Pòl—air dhomh a bhi togarrach air siubhal agus a bhi maille ri Criosd". (Philip. i. 23). Ach cha'n eil Criosd ag iarraidh so;—"cha'n eil mi a guidheadh gu'n tugadh tu as an t-sáoghal iad, ach gu'n coimhideadh tu o'n olc iad" (15). "Do'n àit an teid mi cha'n urrainn thusa nis mo leantuinn" (Eoin xiii. 36).

2. Tha e ciallachadh mata leis an ùrnuigh so, gu'm biodh a phobull, air dhoibh a thighinn gu ceann turuis na beatha so, maille ris far am bheil e. Tha turus air thoiseach air gach creideach ged' dh' fháodas e bhi ni's faide aig cuid no cuid eile—tha uine féin air a comharrachadh do gach áon diubh gu obairsan a choimhlionadh ànns a bheatha so, mar a thubhairt e féin, "is eigin domh-sa oibre an ti a chuir uaith mi a dheanamh

am feadh is là e" (Eoin ix. 4). Ach an uair a bhitheas so deanta, "is àill leis gum biodh tu maille rìs," ànn an tigh Athar, far a' bheil iomadh àite còmhnuidh. Mar sin bithidh sibh maille ris ànns an áon tigh. Cha'n eil làn-aithne againn air neach gus a bheil sinn ànns an áon tigh ris—'ga fhaicinn ànn na thigh féin. Is e so is àill le Criosd d'ar táobh-ne, gu'n tigeadh sinn maille ris do thigh féin—eadhon gu bhi maille ris air uchd Athar. Tha mi ars èsan, "a dol a dh'ionnsuidh m' Athair-sa agus bhur n-Athair-sa." Is àill leis sinn a bhi sealbhachadh an áoin ghairdeachais—a bhi suidhe air an áon righ-chathair, agus a snámh maille ris, air a chuan gràidh air a bheil e féin a snàmh.

Cia cho cìnnteach uime sin, is a ta e gum bi thu an uine ghoirid maille ri Criosd. Is àill leis an Athair e, is àill leis a Mhac e, agus is e iarrtus e. Ma thainig thu uime sin d'a rireadh d'a ionnsuidh, cha sgriosair thu am feasd. Bithidh naimhdean agad air an t-slighe gu gloir. Tha Sàtan ag iarraidh do chriathradh mar chruithneachd. Tha do chairdean neo-ìompaichte 'cuir bacaidh ort—ach gidheadh bithidh tu maille ri Criosd, agus chi sinn fathast do ghnùis an glòir. Tha cridhe cruaidh agad, tha thu 'g ràdh—cridhe mi-chreideach—cealgach—anabarrach ain-diadhaidh, agus tha thù gu minic fo eagal gu'm brath thu do Shlànuighear. Gidheadh bithidh tu maille ris, oir ma tha thu 'n diugh ann an Criosd bithidh ta gu siorruidh maille ris. Ach arsa tusa, O mo dhroch caitheamh-beatha, agus na peacanna eagalach a chuir mise 'n gnìomh! Seadh, ach ma thainig thusa d'a ionnsuidh, bithidh tu gu cinnteach maille ris ann am Parras. Cha'n urrainn e dealachadh ribh-se is leis. Is sibh a neamhnadan—a chrùn. Cha bu nèamh neamh dha,

mur bitheadh sibh maille ris. Bitheadh misneach agaibh uime sin, agus thigibh a dh'ionsnuidh á bhuird. Tha eagal air cuid a tha 'n diugh ag earbs as, gu'm fáod iad a bhrath 'm màireach; agus tha so 'ga'n cumail air an ais. Ach no biodh eagal oirbh—"air dhiubh bhi dearbhta as an ni so féin, eadhon an ti a thoisich deadh obair gu'n coimhlion e i gu là Iosa Criosd" (Philip. i. 6). Uime sin do bhrigh gu'n suidh sibh aig a bhord a ta shuas, carson a ta eagal oirbh suidhidh aig a bhord so.

2. Is e an dara ni a tà san ùrnuigh-so, "gum faiceadh iad a ghlòir a thug an t-Athair dhà. Tha a ghlòir-so 'ga roinn féin na tri earrainnibh, agus bithidh sonas neamh a co-sheasamh ànn a bhi beachdachadh orra uile.

1. Air tùs tha glòir aige mar choimeas an Athar,—mar an dara pearsa do'n Trianaid, agus mu'm beil ìomradh againn ànns an earrainn-so, "bha mise aige mar neach a dh'altrumadh maille ris, agus bu mhì a thlachd gach là, a deanamh gairdeachais na fhianuis an comhnuidh" (Gnàth. viii. 30). So a ghlòir a bh'aige maille ris mu'n robh an sáoghal ànn. Mu'na ghloir so cha'n urrainn duine no aingeal, no àrd-aingeal labhairt. Ach air so tha fios againn,—gu' bheil sinn gu urram a thoirt don' Mhac co-ionann ris an Athair. Bha e maille ris mu'n robh áon ànn a mholadh,—mu'n robh aingeal—no seraph,—cheruban ànn gus a chliu àrd a sheinn. Rompa uile bha èsan, agus an t-áon neach a bha e 'n uair a dh'fhoillsich se e féin, ànn an nadur an duine. Cha d'rinn obair a chruthachaidh, no obair na sáorsa, ach a mhàin fhoillseachadh,—a ghlòir sin fhoillseachadh, a bha dealradh ann o'n uile bhith-bhuantachd. Agus uime sin bithidh so na áobhar molaidh gu siorruidh—gu'n d'rinn e mar so e féin fhoillseachadh.

2. A rìs tha glòir aige mar a ta e air fhoillseachadh

ànn an nadur an duine "Rinneadh am focal na fheòil." Cha'n e gu'n robh dad air a chuir ri ghlóir dhiomhair. Cha 'n e gu'n do choisinn e buaidh air bith as ùr le bhi air a dheanamh na dhuine,—oir bha á cheana, uile bhuaidhean na Diadhachd aige,—ach bha na buaidhean so a nis air an deanamh aithnichte tre chridhe duine. Bha neart an Uile-chumhachdaich na ghairdean—gràdh neo-chriochnach na chridhe—truas neo-chriochnach a dealradh a mach o shuil. Roimhe sud "bu ghràdh Dia," ach a nis tha an gràdh so air fhoillseachadh ànns an fheòil—"ànns-sa chomhnuich lànachd na diadhachd gu corporra. Agus mar sin, ànns gach gnìomh, focal agus briathar,—a rinn, agus a labhair e, bha a ghlòir so a dealradh a mach. Ceart mar a dhealraich a ghlòir a bha eadar na Cheruban a mach tre 'n roinn-bhrat, mar sin dhealraich Diadhachd a Mhic ànns an duine Iosa Criosd.

Thachair so 'n uair a thiondaidh e uisge gu fion—dh' fhoillsich e a mach a ghlòir agus chreid a dheisciobuil ànn. Labhair cumhachd Dhé tre ghuth duine, agus mar an céudna a ghràdh; oir nochd e mar so gu'n d'thainig e, 'chum ànns gach ionad agus ànns gach linn gu'n toireadh e fion d'a phobull an àit uisge.

A rìs dh' fhoillsich e a ghlòir le dhéuraibh a ghuil e oscionn Ierusaleim. Bu chosan duine a sheas air an t-sliabh,—bu shuilean duine a dh'amhairc sios air a bhaile —bu deòir o shuilibh duine a shil sios le ghnùis—ach an táobh a stigh bha truas na diadhachd, agus 'ga deanamh féin aithnichte le na déuraibh ud. O amhaircibh mata agus bithibh beò. Féuch ar Dià; oir èsan a chunnaic gáol a Mhic ànns na déuraibh ud, chunnaic e mar an céudna gáol an Athar, oir b'e Dia e, air fhoillseachadh ànns an fhéoil. Bheil eagal ort nach i toil an Athar gu 'n

tigeadh tu gu bhi air do thearnadh. Faic an so Dia air fhoillseachadh ànns an fheòil ; oir an tì a chunnaic am Mac, chunnaic e an t-Athair mar an céudna. Carson mata a tha thu an teagamh ni's faide—oir tha gach déur dhiubh sud, a tighinn o chridhe Dhé.

A rìs dh'fhoillsich e a ghlòir air a chrann-cheusaidh ; bha a ghlòir a sruthadh a mach tre a lotan, air a crànn-chéusaidh ni bu mhò no rè a bheatha roimhe sud ; oir air don bhrat-roinn a bhi air a réubadh, dhealraich i a mach na lànachd. Bu cholunn duine 'bha 'n sud,—bu làmhan duine a thairngicheadh ris a chrànn—bu fheòil duine ànns an deach an t-sleagh, agus b'fhuil duine a shruth o làmhaibh—o chosaibh, o tháobh. An t-suil ud a sheall suas ris an Athair, bu shùil duine i, agus an cridhe ànns an robh an teas ghràdh ud d'a màthair, bu chridhe duine e ; ach bha glòir na diadhachd a sruthadh troimh gach áon diubh,—oir bha gach lot dhiubh sud, a'cuir an ceill gràis agus gaoil Dhé do pheacaich.

Bha glòir náomhachd Dhé a dealradh a mach trid. O ciod am fuath neo-chriochnach a bh'aige do'n pheacadh, mu 'n toireadh se e féin mar so suas mar iobairt.

Bha glòir gliocais Dhé a dealradh a mach ànn. Co ach an Diadhachd a b'urrainn a leithid so a dh'ìnnleachd a dheilbh, chum ceartas Dé a ghlòrachadh ànn an tearnadh na'm peacach.

Bha glòir a ghràidh a dealradh ànn,—bha gach boinne fola a chaill e, na teachdaire o chridhe, ag innseadh ciod e méud a ghàoil a bha còmhnachadh ànn. So agaibh gràdh Dhé, oir èsan a ta faicinn Chriosd air a chéusadh, tha e faicinn gràdh an Athar. Amhairc mata air—air a lotan, agus faic a ghlòir a ta sruthadh uatha, agus mar a ta cridhe Dhé air a dheanamh aithnichte dhuinn, ànn

an Criosd. Tha cuid agaibh agus cha 'n urrainn sibh bhur suil a thoirt dhibh féin,—do ur cridhe féin—do ur n-aignuidhean—ar truaighe. O seallaibh a mach uaibh féin, agus cluinnibh Esan ag ràdh "féuch mise! feuch mise!" "Amhaircibh riumsa agus bithibh air bhur tearnadh." Faicibh mata glòir Chriosd, oir am feadh 'sa ta iomadh áobhar ìmcheist na do chridhe-sa tha e soilleir gu leòr, ciod a tha na chridhe-sa. Amhairc mata a stigh troimh lotaibh, agus creid an sealladh a gheibh thu dhe a gháol.

3. A ris,—agus ànns an àit fa dheireadh tha glòir aige ànn an nèamh shuas. Cha 'n urrainn mi a nis mòran a'ràdh mu n' ghlòir-so, ach tha dòchas agam gu 'm faic mi i gu h-aithghearr. An sud tha a ghlòir air a làn-fhoillseachadh. An sud cha'n eil a dhaonnachd a cuir sgàile air bith air a Dhiadhachd; tha i a dealradh 'mach na làn neart, agus ghlòir. An sud tha iomadh crùn air—an sud tha slat rioghail uachdaranachd uile, gu faicsinneach 'na làimh.

Bithidh siorruidheachd nan náomh air a caitheamh ànn a bhi beachdachadh air a ghlòir so. Chi iad a ghnuis, agus na ghnùis chi iad teas-ghradh Dhé dhoibh. Mar an céudna cluinnidh iad uaith gu soilleir na h-uile nithe. "Thig an uair ànns an innis mi gu soilleir mu 'n Athair dhuibh" (Eòin xvi. 25.) Amhaircidh sinn airsan a rinn sinn a lot,—air a làmhaibh air a chosaibh —air a tháobh—air a cheann mu 'n d' iathadh an sgitheach, agus mar sin bithidh sinn gu sìorruidh a fáotainn soluis air fuath Dhé do pheacadh, air a gháol a thug Criosd gu bàsachadh air 'ur son—agus mar sin a fáotainn foise air uchd, a tha cuireadh "na dréam a ta ri sáothair agus fo throm uallaich." O ma 's e so nèamh, ciod a

thachras dhuibh-sa nach faca a ghlòir, agus aig nach eil tlachd ànns an t-sealladh.

O mhuinntir ionmhuinn ma bhitheas ur siorruidheachd air a caitheamh mar so, feuch gu'n caith sibh mòran do ur n-ùinc air thalamh, a smuanachadh air na nithe so. Ma tha sìbh gu bhi air bhur cleachdadh mar so aig a bhord a ta shuas, bithibh air bhur cleachdadh mar an céudna a nis aig a bhord a ta bhos.

---

"Dion nam Bòrd."—Gniomh. v. 1-11.

Bha cealgairean 'o thùs ànn an eaglais Chriosd. Bha Iudas am measg nan Abstoil, agus bha Ananias agus Saphira, ànns an Eaglais a chuir iad air chois.

1. Bha peacadh na dream-so a co-sheasamh ànn am bréug. Air do'n Spiorad a bhi air a dhòrtadh gu sàibhir, bha an sluagh uile a dh'áon chridhe agus ìnntinn. "A mhèud us a bha nan sealbhadairean fearainn, no thighean, air dhoibh an reiceadh thug iad luach nan nithe a chaidh a reiceadh " leò, agus chuir iad aig cosaibh nan Abstol e." Bu thaitneach an sealladh so. Am measg chàich thainig Ananias. Bha e saibhir, agus o chrioch-éigin, cheangail è féin agus a bhean iad féin ris na deisciobluibh—ach gidheadh gun gháol aca do'n Fhearsháoraidh. Reic iad so an cuid fearainn, agus air dhoibh cuid do'n luach a thoirt leò cheil iad a chuid eile. Mar so dh'aidich iad a bhi na'n Criosduidhean,—gràs a bhi aca, ach bu bhréug a rinn iad,—agus cha'n ànn a mhàin do dháoine, ach mar an céudna do'n Spiorad Náomh—oir bha iad mar so a cumail a mach gu'n d'thug Dia cridhe nuadh dhoibh, am feadh a bha iad fathast ànn an staid neo-ìompaichte.

2. A rìs faic am peanas,—“ thuit iad sìos agus chaidh an deò asda. O is eagalach an ni è, peacach a bhi bàsachadh mar so,—a bhréug air a bhilibh! Mar so thachair dhoibh-sa. Ann an tiota,—am priobadh na sùla chaidh iad do’n ionad far an teid gach bréugaire.

3. Faic a bhuaidh a bh’ aig an ni-so, “ thainig eagal mòr air an eaglais uile, agus air na h-uile a’ chuala na nithe-so, agus cha robh a chridhe aig áon do chach e féin a cheangal riu.” A chàirdean tha na nithe-so sgriobhte air ar son-ne. A’ bheil mata áon air bith an so, an diugh, a tà deanamh aideachaidh bréugach mar a rinn Ananias.

Tha an t-aran agus am fion so a sàmhlachadh corp Chriosd a bh’air a bhriseadh, agus fhuil a bh’ air a dortadh,—sealladh a dh’fháodadh an cridhe a’s cruaidhe an so a thaiseachadh. Uime sin le bhi gabhail nan sàmhlachan so tha thu ’g ràdh, gu’n do ghabh thu ri Criosd mar do Shlànuighear, agus mar sin gu’n d’fhosgail Dia do chridhe gu bhi creidsinn ànn. Mar ànns a phòsadh tha glacadh na làimhe deise, a’ ciallachadh gu bheil thusa gabhail na mna, no gu bheil ise ga d’ ghabhail-sa, mar a fear posda, mar sin, le bhi gabhhail nan sàmhlachan-so, tha thu ’g aideachadh a bhi gabhail Chriosd. Mar eil so fior tha thu deanamh breige,—breige do’n Spiorad Náomh. Thainig Ananias ag aideachadh gu’n d’fhuair e an Spiorad. B’àm e ànns an robh è air a dhòrtadh a mach gu pailte; agus fáodaidh gu’n d’fhuair e féin agus a bhean tomhas do dhearbhadh air peacadh. Ach do bhrìgh nach robh e treibhdhireach tha e air a ràdh, gu’n d’rinn e bréug do’n Spiorad Náomh. Mar sin a chairdean ionmhuinn tha an Spiorad Náomh a làthair air mhodh àraidh ànns

an ordugh so—an Spiorad a ghlòraicheas Criosd, a dh'ìompaich iomadh neach ànns an ionad-so. Mar sin, ma thig thusa 'n diugh a dh'ionnsuidh a bhuird, ag aideachadh gu bheil thu fo' 'theagasg, agus gun so a bhi fior, tha thu dèanamh breige do n' Spiorad Náomh.

Bheil fhios agad nach d'thainig thu d'a ionnsuidh? Bheil fhiòs agad gu'bheil thu ànn an staid neo-ìompaichte, agus gidheadh an gabh thu an t-aran agus am fion-so? Thoir an aire Ananiais! tha thu a deanamh bréige cha 'n ann do dháoine ach do Dhia.

Tha cuid an so a tha gu h-uaigneach air an toirt do mhisg—do mhionnaibh—do pheacadh na neò-ghloine; an tig sibhse an diugh a ghabhail an arain, agus an fhiona-so? Thoir an aire Ananiais!

Féudaidh gu bheil fear us bean an so, aig a bheil fios, nach deach áon dhibh ìompaichadh; cha d' rinn sibh ùrnuigh riamh cuideachd, agus gidheadh tha sibh a teachd an so. Thoiribh an aire Ananiais agus a Shaphira!

A bheil fear na géur-leanmhuinn an so,—athair aig a bheil clànn ìompaichte, ach tha na do chridhe a fuathachadh an ni,—a cuir na 'n aghaidh le briathraibh searbha; agus gidheadh le gnùis mhìn, thig thu agus suidhidh tu sios aig an áon bhord maille riu! O chealgaire thoir an aire air eagal gu'n tuit thu sìos màrbh! Thoir air a h-ais do làmh-air eagal gu'n searg i! Agus ag a cheart àm-so na 'n tuiteadh an cùpan a do laimh—no 'm fagadh solus do shùil—no 'n sguireadh an fhuil d'a 'bhi siubhal 'na d' chuislibh, O c'ait 'm biodh d' anam bochd?

Ach sibhse a phobull an Tighearna no biodh eagal oirbh-sa a thighinn. Tha am bord sgáoilte airson pheacach a thainig a a dh' ionnsuidh Chriosd—"thigibh

agus gabhaibh 'ur dinnear." Bheil cuid ag radh "cha 'n aithne dhomh an t-slighe." Tha Iosa ag ràdh "is mise an t-slighe." Bheil cuid eile ag radh "tha mi dàll cha 'n eil mi faicinn mo pheacanna no mo Slàn-uighear,—tha Esan ag ràdh riut "rach agus nigh ànn an lochan Shiloaim." Tha cuid eile ag radh, tha sìnn lomnochd; tha èsan ag ràdh comhairlicheam dhuit áodach geal a cheannach, a chùm gu'n comhdaichear thu (Taisb. iii. 18). Tha sibh truaillte annaibh féin, ach "thilg Criosd iomal áodaich thairis oirbh." No bithibh mata fo eagal, thigibh ànn an uidheam fhìreantachd. Thigibh mar so agus gu cìnnteach gabhaidh e ribh.

---

## RIARACHADH A BHUIRD.

"Is leamsa mo gràdh agus is leis-san mise."—Dan. ii. 16.

1. Is leamsa e ànn an gairdeanaibh a chreidimh. Bha mi uair-eigin do 'n t-sáoghal,—mi-churamach a tháobh staid m' anama, ach dhuisg Dia mi, agus nochd e dhomh gu'n robh mi càillte. An sin dh'oidhìrpich mi mo dhoigh ath-leasachadh, ach cha b' urrainn mi, agus shuidh mi sìos ni bu truaighe na bha mi riamh. Creid, ars iad-san rium, ànns an Tighearn Iosa; dh'fheuch mi ri so a dhèanamh; léugh mi leabhraichean mu na chreideamh, agus dh' oidhirpich mi ànn mo neart féin m' anam a lùbadh gu ùmhlachd, a chùm gu'n rachainn do nèamh ach cha b' urrainn mi, fhuair mi e sgriobhte, "is e creideamh tiodhlac Dhé." Cha 'n urrainn duine sam bith a ràdh gur e Iosa an Tighearn ach tre 'n Spiorad

Náomh (1 Cor. xii. 13). Mar sin shuidh mi sìos ni bu truaighe na bha mi riamh, ach air dhomh a bhi mar so gu'n neart, thainig Iosa dlù, agus a thrusgan daite 'am fuil. Bha e fada aig mo dhorus ge d' nach robh fios agam-sa air. Bha a cheann còmhdaichte le driùchd, agus a chiabha le bráonaibh na h-oidhche (Dan. v. 2). Bha cuig lotan air, agus thubhairt e, bhàsaich mi airson pheacach agus áon air bith a thig cha chuir mi uam e. Tha thusa gun neart, an gabh thu mi? cionnus a b' urrainn mi a dhiùltadh, tha gach ni a tha dh' fhéum orm ànn; "rinn mi greim air, agus cha leiginn as e" (Dan. iii. 4). "Is leamsa mo ghrádh."

2. An gairdeanaibh a gháoil is leamsa e. Bha mi uair-eigin gu'n fhios agam ciod a bha muinntir a ciallachadh le bhi toirt gràidh dha; agus air dhomh fheòrach cionnus a bha iad a gràdhachadh áoin nach faca iad, fhreagair iad "d'am beil sinn a toirt gràidh ged nach faca sinn e" (1 Pead. i. 8). Ach a nis air dhomh a bhi foluichte ànn,—a dlù-leantuinn ris, cha 'n urrainn mi gun a bhi 'ga ghràdhachadh agus tha fadal òrm, gus am faic mi è, a chum gu'n d' thoir mi tuilleadh gràidh dha. Tha mi ciontach do iomadh peacadh, a tha buntuinn uam mo shìthe, 's mo mhothachadh air a làthaireachd; ach eadhon aig an àm sin, tha mi tinn le gràdh, agus tha mi leantuinn as a dhéigh eadhon ànns an dorchadas. Tha e prìseil dhomh, agus ge d' tha mi 'san dorchadas is e "fear mo ghràidh e."

3. Is leamsa mo gràdh ànns an t-sacramait. Is iomadh uair a thuirt mi ris ag cathair gràis "is leamsa thu." Is iomadh uair agus na dorsan dùinte, air dha a thighinn a stigh a' nochdadh a lotan agus ag ràdh "sìth dhuit," a dhlù-lean m'anam ris ag ràdh "mo Thighearn

agus mo Dhia," is leamsa mo ghràdh. Is minig a choinnich mi ris an àitibh áonarach, far nach robh suil ga 'r faicinn. Is minig a thog mi fianuis air na cnuic, agus air na cráobhan gu'n do ghabh mi mar mo Shlànuighear è. Esan ag ràdh "pòsaidh mi rium féin gu bràth thu, agus mise a' freagairt is leamsa mo ghràdh." Is minig maille ri caraid dileas diadhaidh, a dhoirt sìnn a mach ar critheachaibh an comhradh ri chéile, agus a bha sáors' againn dùnadh ris, agus a fhuair sinn, do bhrigh gu'm bu pheacaich sìnn, gu'n robh barantas againn dùnadh ri Slànuighear na'm peacach. Dhlù-lean sinn ris, agus thubhairt sinn "is leamsa e." Tha sinn a nis aig a bhord-so, ga ghabhail gu follaiseach, agus gairm nèamh agus talamh mar fhianuis gu' bheil sinn a gabhail ris. Mar a ta èsan ga thoirt féin ànns an aran feuch mar sin, tha sinne a gabhail ris anns an aran-so. Togaibh fianuis O dháoine agus aingle—"is leamsa mo ghràdh."

An deidh dhoibh an t-aran agus am fion a ghabhail bha e mar cleachdadh aige beagan bhriathran a labhairt o carrainnean air leth, do'n fhirinn, mar a ta,—"le so aithnichidh na h-uile dháoine gur sibh mo dheisciobuilsa ma bhios gràdh agaibh féin d'a chéile" (Eòin xiii. 35). Iarraibh agus gheibh sibh, chum gu'm bi bhur n-áoibhneas làn (Eoin xvi. 24). Anns an t-sáoghal bithidh àmhghar agaibh, ach biodh deadh mhniseach agaibh, thug mise buaidh air an t-sáoghal" (Eoin xvi. 33).

## EARAIL AIG CO-DHUNADH NA SEIRBHIS.

"A nis dhàsan a tha comasach air bhur gleidheadh o thuisleadh agus bhur cuir gu neo-lochdach an lathair a ghlòire le h-áoibhneas ro mhòr."—IUDAIS 24.

THA iomadh cùram air ministear. Air tùs tha sinn a strìth gu bhur n' áonadh ri Criosd; a rìs gu bhur gleidheadh o thuisleadh. Tha dòchas agam a chairdean ionmhuinn, gu'n do cheangail iomadh an diugh iad féin ris an Tighearna. Ach tha cùram eile an lorg so, gu'n gluaiseadh sibh ànn an Criosd—gu'n gluaiseadh sibh a réir an Spioraid. Ann a bhi labhairt o na briathraibh so bhéir sinn fainear.

I. *Air tùs gu 'bheil e comasach air bhur gleidheadh o thuisleadh.*

1. Cha'n eil sinne comasach air bhur gleidheadh o thuisleadh. Tha iadsan a tha 'g earbs' a ministeiribh, ag earbsa a cuilc air a cradhadh le gáoth. Tha an t-anam a fhuair maith spioradail tre mhinistear gu tric a' smuaineachadh gu'm bi e mar an céudna air a ghleidheadh leis o thuisleadh. O ars èsan no 'm biodh an caraid-so a ghnàth dlù dhomh gu seòladh agus rabhadh 'thoirt dhomh! Ach fáodaidh sinne 'bhi gu tur air 'ar tabhairt uaibh, agus gorta arain a bhi agaibh—air chùl gu bheil ar briathran gu tric gun bhuaidh, air don bhuaireadh a bhi laidir.

2. Cha'n eil sibh comasach air sibh féin a ghleidheadh o thuisleadh. Cha'n aithne dhuibh ach ro bheag do aingidheachd, agus anfhannachd bhur cridhe féin. Tha sìbh ro-ullamh gu barail chláoin a ghabhail air bhur

neart féin. O na 'm faiceadh sibh laigse bhur n-anmanan féin,—mar a ta frèumh gach seachran ànns a chridhe, —mar a ta thù na d' chuilc lag,—ghlaodhadh tu ri Dia, "cum m'ìmeachd suas." Tha thu smuaineachadh a nis gu bheil thu làidir ach stad thusa ach an tig an cothrom freagarrach. O cià liutha 's a thuit aig 'leithid a dh'àm. Tha thu a nis 'ga d' mhothachadh féin mar fhiadh na beinne. Bha Peadar air a mhodh chéudna aig bord an Tighearna; ach stad thusa gus am falbh am blàs-so—gus an tig am buaireadh,—gus an tig an cothrom diomhair freagarrach,—agus chi thu gu bheil thu mar an t-uisge neo-sheasmhach, agus nach eil peacadh do nach eil thù fosgailte.

3. Tha ar Slànuighear comasach air ar gleidheadh. Tha Criosd a buntuinn rìbh mar a ni sibh ri clànn nach urrainn ìmeachd gun taice. Cumaidh sibh gréim diubh; mar sin tha gréim aig Criosd dhibh-sa le a Spioràd. Theagaisg mi fòs do Ephraim coiseachd, gan togail ànn mo ghairdeanaibh (Hos xi. 3). Uime sin abair ris, O Thighearna teagaisg dhomhc oiseachd. Leigidh mathair, a tha teagasg d'a leanabh coiseachd a dheanamh, leis tuiteam an àite mìn gu anfhannachd a leagadh ris dhà, ach cha deanadh i so air foir craige. Mar sin ceadaichidh an Tighearn dhuibh tuiteam mar a chaidh Peadar fodha ànns na h-uisgeachaibh; ach cha 'n ànn gu cron duibh,—oir tha a chàoradh aige air a ghuallaibh agus bithidh—ciod air bith cho fada 's tha 'n t-slighe, no cho garbh 's tha an t-slighe gu glòir roimh chuid an so. Tha an anamiannan mar shleibhtean roimh chuid—còmhraig an t-sáoghail mar shleibhtean roimh chuid eile. Ach ciod air bith a th'air thoiseach ort tha thu air a ghullaibh-sa. Ann an sin, tha E comasach air do ghleidheadh eadhon ànns a ghleann dorcha. An sin eadhon cha tuislich e.

II. *Anns an dara àit tha e comasach air bhur cuir gu neo-lochdach an lathair a ghlòire.*

1. Air tùs a tháobh fireantachd,—Am feadh 's a ta thu ànns a choluinn cha 'neil thu neo-lochdach annad féin ; agus is mearachd chunnartach a bhi creidsinn a cháochladh ; uime sin ma tha sibh glice, bithibh ag amharc gu tric air bhur mi-choimhliontachd féin air a bheil folach air a chuir fo fhireantachd an Tighearn Iosa Criosd. Bheir so sibh gu gréim ni 's daighne a chumail dhe—agus mar an céudna gu bhi ni s dlùithe do thobair fhola, chum glanaidh. Mar sin air do Chriosd 'ar cuir an lathair na righ-chaithreach, bithidh sibh neo-lochdach ànn an lion-áodach grìnn fhìreantachd. O is taitneach a smuain i, nach fada gus am bi a shluagh air am fáotainn shùas, coimhlionta 'na fhìreantachd. Cia cho ghlòrmhor 's a ta 'n fhìreantachd a sheasas roimh a shùil-sa, a tha mar lasair theine ! Abair gu bheil earr-adh a sealltuinn geal ànn an solus fànn, ach thoir gu solus na gréine e, agus chi thu smal air,—ach cha 'n eil smal air bith air an earradh so. Uime sin biodh meas mòr agaibh air an fhìreantachd so trid a bheil ar peac-anna gu leir air an comhdach as an t-sealladh.

2. A ris cuiridh e sibh neo-lochdach na làthair, ànn an náomhachd. Tha e ga m'fhagail tinn 'n uair a smuanaicheas mi air mi-choimhliontachd dheadh dháoine, —cho deidheil 's tha cuid duibh air companas gun bhrigh,—cho fáoin 's tha cuid eile, agus mar a tha cuid eile dhiubh air an toirt do chul-chaineadh. O iarr-aibh a bhi náomh,—a bhi dealradh ànn bhur caitheamh-beatha. Tha na spéuran air am maiseachadh tuilleadh le áon réul mòr dealrach, no le iomadh réul crion, beag, is gànn is urrainn dhuit fhaicinn. Mar sin tha Dia air

a ghlòrachadh ni 's mo le aon Chriosduidh soilleir, no tha e le iomadh eile. O mata iarr a bhi na d' Chriosduidh soilleir.

Ach cha 'n fhada gus am bi iad uile coimhlionta. Esan a thoisich an deagh obair ànnta, bheir e air a h-aghaidh i Bithidh sìnn cosmhuil ris, oir chi sìnn e mar a tà e. Uime sin air dhuit O chreidich a cholunn a chuir dhiot their thu, slàn leat anamiann—slàn leat O uabhair! —slàn leatsa fhéinealachd! slàn le farmad, agus co-strigh!—slàn le naire 'bhi orm a Criosd! O tha so a deanamh a bhàis milis. Biodh fadal ort gus am bi thu maille ri Criosd.

III. Dhasan biodh a ghlòir.

1. O ma fhuair d'anam maith air bith, thoir dhàsan a ghlòir. Na toir glòir do neach air bith eile, thoir a ghlòir gu leir dhasan.

2. A ris thoir mar an céudna an rìoghachd dha. Thoir thu féin thairis dha eadar chorp agus anam.

---

## SEARMOIN XXIII.

### GUTH MO GHRAIDH.

"Guth mo ghràidh! féuch tha e teachd a leumnaich air na beanntaibh, a toirt sithith air na tulaichibh.

"Is cosmhuil mo ghràdh ri h-earb, no ri láogh féidh, féuch tha e na sheasamh air cùl a bhalla, a sealltuinn a mach air na h-unneagaibh, ga nochdadh féin troimh 'n chléith.

"Fhreagair mo ghràdh agus thubhairt è rium, éirich a bhean mo ghàoil, m'àon sgiamhach thig leam.

"Oir féuch tha 'n gèamhradh seachad, tha 'n t-uisge thairis, dh'ìmich e roimhe.

"Chithear na blàthan air na talamh, tha àm seinn nan eun air teachd, agus cluinnear guth an turtuir 'nar tir.

"Tha an crann-fige a cuir a mach fhige glasa, agus tha dearcan màotha a chrionn-fhiona a tabhairt faile cubhraidh uatha; eirich á bhean mo ghàoil, m'áon sgìamhach agus thig leam.

"Mo choluman a ta ànn an sgoltaibh na creige, ànn an ionad diamhair a bhruthaich, leig dhomh amharc ort, leig leam do ghuth a chluinntinn, oir tha do ghuth bìnn, agus t-eugas maiseach.

"Glacaibh dhuinn na sionnaich, na sionnaich bheaga a mhilleas na crionn-fhiona agus dearean oga ar crann-fiona.

"Is leamsa ma ghràdh, agus is leis-san mise tha e ag ionaltradh am measg nan lili.

"Gus am bris an là, agus an teich na sgàilean, pìll bi cosmhuil ri earb a ghràidh, no ri láogh fêidh air beanntaibh Bhéteir."—Dan. il. 8—17.

Cha 'n eil earrann eil do n' Bhiobull, a dhearbhas ni's soilleire, ciod a ghnè dhiadhachd a th'aig neach no Dan Sholaimh.

1. Ma tha diadhachd duine uile na cheann, a co-sheasamh ànn an teagasgaibh, air an togail cosmhuil ri balla, clach air muin cloiche, gun bhuaidh sam bith air a chleachdadh, cha 'n urrainn an Dàn so gun oilbheum a thoirt da,—oir cha 'n eil dad ànn a chordas ri càil a leithid do neach.

2. No ma tha diadhachd duine cosmhuil ris an t-siol a thuit ànn am fearann creagach,—agus air uachdar ìnntinn a mhàin, am feadh is a tha a chridhe cruaidh neo-mhothachail—ge d' a dh' fháodas e tomhas taitneis fhaotainn ànn, a bhàr air na th'aig an fhear eile, gidheadh tha an so a leithid do bhlàthas an fhior ghràidh, agus nach urrainn e taitinn ris—nach urrainn e gun oilbheum a thoirt dha.

3. Ach ma tha diadhachd duine na chridhe, cho maith is na cheann,—ma tha gràdh aige do Chriosd—mo mhoth-

thaich e fheum air,—ma thugadh è gu bhi dlù-leantuinn ris mar áon am measg dheich mìle agus gu leir ion-mhuinn; an sin bithidh an Dàn-so thar tomhas priseil dha—oir ànn, tha againn mòran do dhol a mach cridhe a chreidich a dh'ionnsuidh Chriosd, agus do dhol a mach a chridhe-sa a dh'ionnsuidh a chreidich.

Is e beachd a chuid is feàrr do luchd mineachaidh a Bhiobuill.—

1. Gu bheil an Dàn-so air a dheanamh suas do dh'iomadh dàn,—

2. Agus a rìs gu bheil iad so, air an deanamh suas do chomhraidh.

3. Agus cosmhuil ri cosmhalachdaibh ar Tighearna, gu bheil iad fo dhreach nithe nadurra a filleadh annta brìgh spioradail.

Tha an earrann a léugh mi do'n t-seòrsa so, agus ànns a bheil iomradh againn air Fear-nuadh-posda a dol a dh'fhaicinn a mhna,—a tha na suidhidh áonarach ànn an lios leatha féin. Tha Beanntan Bheteir—no na beanntan a tha ga dealachadh uaith, mar nach b'urrainn-ear dol thairis orra. Tha iad a sealltuinn cho cas, agus creagach, agus gu bheil i fo eagal nach bi e com-asach air a thighinn tuilleadh 'ga faicinn. Chàill an lios a mhaise dhi,—tha 'n sáoghal uile mar gu'm biodh e falamh dhi,—an gèamhradh a muigh 'sa stigh. Cha 'n eil blàthan air an talamh—cha 'n eil na h-eòin mar a b'abhuist a' seinn—cha chluinnear guth an turtuir ànns an tìr.

Air dhì 'bhi mar so na suidhidh áonarach chual i guth fir a gràidh, oir is ealamh a chluinneas gràdh an guth a's toigh leis; agus mar sin chual' ise a ghuth mu'n cualadh áon d'a maighdeannan e, agus tha i a'

toiseachadh an Dain le briathraibh a bha taitneach dhi-sa;—"Guth mo ghràidh!" (rann 8). Beagan roimhe so, shaoil leatha gu'n ro na sleibhtean a bh'eadar i agus e cho àrd, agus cas, agus nach gabhadh dol thairis orra; ach a nis air dhi a luathas fhaicinn—a chomas ìmeachd, tha i 'ga choimeas ri earb no ri láogh féidh "a léumnaich air na beanntaibh a toirt sithidh air na tulaichibh." Seadh air dhi a bhi fathast a' labhairt, tha e air tighinn gu balla an liois agus air bàll, féuch tha e "a' sealltuinn a mach air na h-uinneagaibh ga nochdadh féin troimh 'n chlèith." Anns an ath àit, tha i ag innseadh dhuinn mu na chuireadh a thug e dhi. Am feadh 'sa bha i na h-àonar, chaill gach ni a dhreach 'sa thaitneas dhì, bha dùmhlas a ghèamhraidh na luidhe orra; ach a nis tha èsan ag ràdh rithe, gu 'n d'thug e an t-earrach leis. "Erich a bhean mo gháoil m'áon sgìamhach thig leum, oir féuch tha 'n gèamhradh seachad tha 'n t-uisge thairis, dh'ìmich e roimhe, chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd, agus cluinnear guth an turtuir 'san tìr. Tha an cràinn-fige a' cuir a mach fhige glasa, agus tha dearean máotha a chroinn-fhiona a' toirt faile cùbhraidh uatha, éirich a bhean mo gháoil m' áon sgiamhach agus thig leam." Air a gluasad le briathran a chuiridh so thainig i 'mach a h-ionad diomhair d'a ionnsuidh, a dlu-leantuinn ris mar cholaman a gréimeachadh ris a charraig. An sin labhair èsan rithe mar a leanas—an càinnt a gháoil. Mo choluman a ta ànn an sgoltaibh na craige, ànn an ionad diomhair a bhruthaich, leig dhomh àmharc ort, leig leam do ghuth chluinntinn! oir a ta do guth binn agus t-éugas maiseach." Dh'áontaich i le mòr ghairdeachas, ach air cuimhneachadh dhi cunnart an fhionain aig an àmsa do n' bhliadhna o na sionnaich, tha i fagail na

h-earail so aig a màighdeannan—"glacaibh dhuinn na sionnaich, na sionnaich bheaga a mhilleas na crionn-fhona, agus dearcan òga ar crànnfiona," agus an sin tha i 'g ath-nuadhachadh a co-cheangail pòsaidh ànns na briathran gràdhach so; "is leamsa mo ghràdh agus is leis-san mise, tha e ag ionaltradh am measg nan lili." Agus do bhrigh gu bheil fios aice nach eil an so ach coinnidh ghearr, agus gu'n teid fear a graidh gu h-aithghearr air ais thar na beanntaibh, cha 'n fhuiling i dha dol gun géur iompaidh a chuir air, e bhi cìnnteach gu 'n tig e tric 'ga faicinn, gus an tig an là ànns nach bi dealachadh gu brath tuilleadh ànn. "Gus am bris an là agus an teich na sgailean pìll, bi cosmhuil ri earb a ghràidh, no ri láogh féidh air bèann-taibh Bhéteir."

C'ait a measg sgriobhaidhean dháoine, am faigh sinn Dàn a ta comeas ris an Dàn so, ànns a bheil againn ànn an ìomlanachd, àrd bhuaidh gach fìor bhàrdachd. Ach is e an ni sonruichte a ta 'ga mholadh dhuinn, nach eil earrann air bith eile do n' Bhiobull a ta toirt soluis ni 's soilleire dhuinn air cleachdadh cridhe, agus inntinn, na dream sin air an do sháothraich Spiorad an Tighearna gu slàinteil. Amhairceamaid mata air an oran-sa mar chosamhlachd ànns a bheil cunntas againn air an doigh ànns a' bheil an Slànuighear 'ga nochdadh féin dhoibh-san a ta creidsinn ànn,—air doigh eile 'sa tha e deanamh do'n t-sáoghal (Eòin xiv. 22). Bheir sibh fainear na nithe so a leanas.

I. *Air tus gu bheil an creideach ro aonarach mar eil e sealbhachadh làthaireachd Chriosd na anam.*

Chunnaic sibh on' chosamhlachd gu'n robh a bhean nuadh phosda ro áonarach, am feadh 'a bha a Tighearna air falbh. Cha toireadh cridhealas òigridh co-fhurtachd

dhi. Cha do chuir i fios air luchd ciùil gu a cridhe a thogail; cha robh clàrsach no ceòl no fion aig a féasda. Cha robh, oir bha i áonarach do bhrìgh gu'n robh na beanntan eatorra; agus mar sin mar deanar subhach i le gnùis a Tighearna tha e cìnnteach nach deanar subhach le nì air bith eile i. Is ànn mar so a tha 'm fior chreideach. Ciod air bith beanntaichean a tha eadar anam, agus Criosd—co dhiubh tha e air a thàlaidh le sheann chleachdaidhibh air sheòl 's gu bhèil euceartan a rìs a cuir dealachadh eadar e agus a Dhia, agus a lochdan a folach a ghnùis uaith" (Isa. lix. 2)—no gu bheil a Shlànuighear a tarruing uaithe a ghnùis gu bhi cuir dearbhadh air a chreideamh, a dh'fhaicinn air dha "bhi 'an dorchadas agus gun solus aige, an earb e as ainm an Tighearna agus an leag e a thaice n'a Dhia" (Isa. l. 10). Ciod air bith na beanntan dealachaidh a tha ànn, tha e na chomharradh air creideach ànns an t-suidheachadh sin gu bheil e áonarach, agus nach urrainn e mar a ni 'n sáoghal, eallach a thilgeadh dhe le sòlasaibh na h-aimsir a ta làthair, no le deoch làidir, cosmhuil ris a mhisgear. Cha dean comunn a chairdean, no eadhon comunn sluaigh Dhé féin an t-eallach a thoirt dheth. Tha na beanntan eadar e agus a Shlànuighear cho mòr, na bheachd, agus gu bheil eagal air nàch tig e am féasd tuilleadh g'a fhaicinn. Mar sin tha dùmhlachd a ghèamhraidh a muigh agus a stigh—tha e áonarach—tha è ag ùrnuigh, agus is i so i—ùrnuigh fior chreideach o shean." "O Thighearn mar bi mi air mo dheanamh subhach, le solus do ghnuise féin, no bitheam subhach le ni air bith eile, oir is bàs leam gàirdeachas air bith eile, ach gàirdeachas do shlainte."

O chairdean an aithne dhuibh dad do n' bhròn-so—ciod e a bhi mar so áonarach, do bhrìgh 's nach eil do Thigh-

earn maille riut? Ma's aithne dean gàirdeachas, oir is comharradh so gur creideach thù—gu bheil do shìth agus do ghàirdeachas gu léir ànn an Criosd.

Ach air an làimh eile, cia liòn neach an so, do nach aithne dad don' bhròn so—a tha, fáodaidh e bhi, na'n luchd fochaid,—a tha sona leis an t-sáoghal gun sealladh riamh fháotainn do ghnùis Iosa. Ma's ànn mar so a tha a chùis,—ma's urrainn sibh a bhi mar so cridheil maille ri'r companaich, ged' nach do bhean boinne do'n fhuil phriseil riamh ri bhur n-anmaibh, tha e soilleir gu' bheil sibh a dol gu dlù do'n ionad, "far nach eil sìth, arsa mo Dhia-sa, don aingidh."

II. *Tha sìnn mar an céudna a fòghluim o'n earrainn so gu bheil Criosd gu minic 'ga fhoillseachadh féin do n' chreideach air doigh iongantach agus 'n uair nach eil suil aige ris.*—Chunnaic sìnn on' chosamhlachd, gur ànn an uair a bha a bhean-nuadh-phosda na suidhe áonarach, a chual' i gu h-obann guth a Tighearna—agus a ghláodh i a mach "guth mo ghràidh!" Beagan roimh so cha mhòr nach do mheas i na beanntan tuilleadh agus àrd gu e a thighinn thairis orra, ach a nis tha i faicinn gu bheil a luathas "mar earb, no mar láogh féidh." Seadh air dhi bhi fathast a labhairt tha e aig a bhalla,—aig an uinneaig—'ga nochdadh féin troimh 'n chlèith. Mar so aig amana tha an creideach áonarach, beanntan an dealachaidh a sealltuinn cho àrd 's nach urrainn Iosa a thighinn thairis orra; agus mar sin eagal air nach faic e a ghnuis am feasd. Gu cinnteach tha peacanna a chreidich aig amana àrd mar na sleibhtean, agus mar sin their e, "O gu'n do pheacaich mise a ris mar so, mise a bh'air mo ghlanadh am fuil Chriosd. Is beag peacanna muinntir eile an coimeas ri mo pheacanna-sa.

Cha b'aithne dhoibh-sa e—cha do ghràdhaich iad e mar a ghràdhaich mis'e. O 's mi ceann-feadhna nam peacach, bhrosnaich mi e gu cùl a chuir rium, oir tha beanntan mo pheacaidh cho àrd 's nach urrainn dha a thighinn thairis orra !" Mar so tha 'n creideach a cuir sìos nithe searbha na aghaidh féin, agus féudaidh e bhì, aig a cheart àm sin, gu bheil guth a ghràidh air a chlùinntinn leis. Tha earrann do n' Bhìobull, no focal air a labhairt le áon do shluagh an Tighearna, no searmoin a chual' e, a deanamh aithnichte Chriosd as ùr dha mar Shlànuighear nam peacach,—eadhon an céud-fhear. No féudaidh e bhi gu'n dean se e féin aithnichte am briseadh an arain ; agus am feadh a tha e labhairt nam briathran tairis " is e so mo chorp-sa a bhriseadh air do shonsa, is e an cùpan so an Tiomnadh Nuadh ann m' fhuil-sa, a dhoirteadh airson maitheanas peacaidh mhòran, òlaibh-sa uile dheth "—nach urrainn dha gun a bhi ag ràdh, " guth mo ghràidh féuch tha e a' teachd a léumnaich air na beanntaibh, a toirt sithidh air na tulaichibh.

O 'cháirdean an aithne dhuibh dad don' ghàirdeachas so ? Ma 's aithne, carson a shuidheas sibh sios fo éudòchas mar gu'm biodh a ghàirdean air a giorachadh—no a chluas air fas tròm. Seadh 'n uair is mò 'n dorchadas abraibh, carson a tha thu air do leagadh sios o m'anam, agus carson a tha thu fo bhnaireas an tàobh a stigh dhiom ; earb thusa a Dia oir fathast molaidh mise e, slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia " (Salm xlii. 5). Thig mata le duil, a dh-eisdeachd an fhocail. No tig mar nach, biodh earbs' agad gu'm faigheadh tu buannachd air bith 'á dhad a's urrainn cnuimh a ràdh riut. Cha 'n e focal duine a tà 'n so, ach focal an Dé bheò. Thig mata le mòr dhuil, agus mar sin gheibh thu gu bheil an

gealladh fior—gu'n lion e an dream a bha ocrach le nithe maithe, agus gu'n cuir e uaithe na dáoine sáoibhir falamh" (Luke ii. 53).

III. *Anns an treas àit tha comunn Chriosd, air dha teachd a dh'ionnsuidh a chreidich, a cuir dreach nuadh air gach ni agus 'ga lionadh ni 's mo 's ni 's mo le gradh.* Mar a chunnaic sibh o n' chosamhlachd, am feadh 'sa bha a bhean nuadh phòsda áonarach, bha na h-uile ni a sealltuinn cho duaichnidh; cha robh maise 'sa ghàradh —am muigh agus a stigh bha dùmhlachd a ghéamhraidh. Ach air do a Tighearn a thighinn, thar na beanntaibh, thug e an t-earrach leis. Dh' atharraich e gach ni le a theachd, agus mar sin tha e ag ràdh, éirich a bhean mo gháoil m'áon sgiamhach thig leam, oir féuch tha 'n gèamhradh seachad, tha 'n t-uisge thairis dh'ìmich e roimhe. Mar sin tha an creideach brònach mar eil e sealbhachadh làthaireachd Chriosd, ach air dha 'thighinn thar beanntaibh a bhrosnachaidh tha e a toirt blàthas an earraich leis a dh'ionnsuidh an anama; agus cha'n e mhàin gu bheil Grian na fìreantachd air dhi éiridh air, mar so a toirt bláthas a dh'ionnsuidh an anama, ach tha a solus a cuir dreach ùr, air gach ni eile. "Tha a mhachair ait agus gach ni a ta innte, tha cranna na coille a deanamh luath-ghaire" (Salm xcvi. 12). Tha a theachd mar theachd earraich 'n uair a thuiteas bráonaibh uisge air an fhonn, agus a dh'fhàsas suas gu bras bòidheach na blàthan, 'ga 'n sgáoileadh féin a mach gu sòlasach ri gathaibh tlà na gréine,—tha e a cuir dreach as ùr air gach nì.

A nis tha dreach nuadh air aghaidh naduir féin "an àite droighne fásaidh an giùbhas, agus an àite drise fàsaidh am miortal" (Isa. lv. 13). Tha maise as ùr air gach coill 'us cràmn.

2. Tha a nis tuilleadh taitneis aige ànn an nithe spioradail. Tha tuilleadh soluis aige air a Bhiobull —tha e fáotainn brìgh, agus sáoibhreas, agus ùrachadh, agus teagasg, ànns gach earrainn dheth !

3. Tha a nis tuilleadh taitneis aige ànn an tigh na h-ùrnuigh. Am feadh a bha Fear a ghràidh air falbh, cha robh blas aig air—bha tiormachd ànn—cha robh e air a shàsachadh, ach a nis air dha a bhi 'ga fhaicinn mar chunncas roimhe è na ionad náomh, is i a chàinnt " cia cho so-ghràdhach do phàilliuna a Thighearna nan slògh ! Tha m'anam a mìannachadh seadh eadhon a fannachadh le déigh air cùirtibh an Tighearna " (Salm lxxxiv. 1, 2).

4. Tha a nis tuilleadh cùraim air anam, a tháobh garaidh an Tighearna—tuilleadh truais aig don dream neo-ìompaichte—tuilleadh gràidh do shluagh Dhé—tuilleadh co-chumuinn ri shluagh. Tha a nis àm séinn a chliù air teachd, tha guth an turtuir—gràdh dha—air a chluinn-tinn san anam—fionan an Tighearna a cinneachadh—agus Criosd ag ràdh ris an anam, " éirich a bhean mo gháoil m'áon sgiamhach, agus thig leam " (Dan. ii. 13).

Agus a nis, cosmhuil ris a choluman a th'air a ruagadh le eun criche—agus dlù do bhi air a glacadh agus a dh'fholuicheas e féin le uile chridhe an sgoltadh na creige—an ionad diomhair a bhruthaich ; mar sin tha'n creideach cul-sleamhnach a dh'iarradh le Satan, a chum gu'n criathradh e mar chruithneachd e, air dha a nisa bhi air a chuir fa sgáoil le teachd Chriosd, a dlù-lean-tuinn ris-sa—'ga fholuch féin ni's mò no rinn e rìamh ànn na lotaibh. Is e Peadar—a dh'aicheadh e—air dha 'bhi 'n déigh sin air a thoirt dlù dha, an áon neach dhiubh a chuir a chota air, agus a thilg è féin ànns a

mhuir gu dhol d'a ionnsuidh. Agus ceart mar a mhothaich èsan, air dha e féin fholach mar so an carraig nan Al, a ghradh a bhi cho mòr 'sa bha e riamh—mar sin gheibh gach creideach air dhasan e féin fholach as ùr an lotan an Fhir-Sháoraidh, gu bheil a ghràdh a sior sruthadh—gu bheil E a cuir thairis le cáoimhneas gràidh, agus cáomh thròcairean. Féuch ciod a tha e 'g radh ; " mo choluman a ta ànn an sgoltaibh na craige, ànn an ionad dìomhair a bhruthaich, leig dhomh amharc ort, leig leam do ghuth a chluinntinn, oir a ta do ghuth binn, agus t-eugas maiseach."

O mo chairdean gràdhach an aithne dhuibh dad dhe so? An do mhothaich sibh teachd Iosa thairis air na beanntaibh mar earrach do bhur n-anama? Agus an d'fhuair thusa a chreidich cul-shleamhnaich, air dhuit thu féin fholach as ùr na lotaibh, mar a fhuair Peadar air dha e féin a thilgeadh ànns an fhairge gu dhol na choinnidh, gu bheil a ghràdh a nis do d'anam cho mòr 'sa bha e riamh? Uime sin, c'arson nach deanadh tu aithreachas air bàll air dhuit tuiteam. C'arson a dh'fhanadh tu uaith áon mhionaid. Bheil thu feitheamh gus an glan thu féin air falbh an smal o t-áodach?—am feadh 's nach urrainn ni eile a ghlanadh ach a mhain an fhuil air a bheil thu deanamh tarchuis. No bheil thu feitheamh gus am bi thu ni's airidh air gràs do Thighearna? O dhuine, ge d' a dh'fhanadh tu gu siorruidh, cha deanadh tu thu féin ni b'airidh na tha thu. Ciod is urrainn dhuit a' radh ach gu bheil thu truagh peacach—ach O thig thusa agus chi thu cia cho gràdhach—cia cho coimhneil agus a leighiseas e do chul-sleamhnachadh.

IV. *Anns a cheathramh àit thoir fainear gu bheil tri nithe a ta air an toirt gu cleachdadh an cridhe a chreidich,*

*air do Chriosd, mar sud, è féin a nochdadh dha*—agus na trì nithe-so a deanamh suas cuird na chridhe—cord tri fìllte nach eil gu furasda air a bhriseadh.

1. Air tùs tha *gràs an eagail* air a thoirt gu cleachdadh. A reir cosamhlachd an Dain, cha rachadh a bhean-nuadh-phosda a mach an codhail a Fir, gun àithne theann fhagail aig a maighdeana "na sionnaich—na sionnaich bheaga a mhilleas na croinn-fhiona, agus na dearcan òga, a ghlacadh." Mar sin tha fios aig gach creideach gur àm cunnairt am dlù cho-chomuinn ri Criosd. Is ànn air dha féin a bhi air a bhaisdeadh, agus air do n' Spiorad Náomh mar choluman a thighinn a nuas air, agus a chualas an guth "is e so mo Mhac gràdhach anns a bheil mo mhòr-thlachd" (Mat. iii. 17); is ànn an sin, a bha e air a threòrachadh do'n fhàsach gu bhi air a bhuaireadh leis an Diabhol. Agus ceart mar sin, is ànn air do'n anam a bhi sealbhachadh mòr shoch-airean agus sholasan—na sòlasan a's mo, a's dlùithe,—a ta Sàtan agus a theachdairean a tighinn—na sionnaich, na sionnaich bheaga a mhilleas na croinn-fhiona—

Air do 'n anam a bhi mar so ga fholach féin an lotaibh Chriosd, agus mar sin a fàotainn iomadh comh-arraidh air mhaith uaith, tha an cridhe a fàs uaibhreach, agus a smuaineachadh gu maith dhe féin ag ràdh gur neach-eigin è féin—fada air thoiseach air a chuid a's mò do mhuinntir. So agad aòn do na sionnaich bheaga a dh'itheas a stìgh eadhon gu smior na fior Dhiadhachd.

Tha cuid eile a deanamh Slànuighear de'n sochairibh —ag àmharc riu,—ga'n taice fein riu, an àit bhi 'g àmharc agus ga 'n taice féin ri Fear-Sáoraidh. So agad áon eile do na sionnaich bheaga.

Tha cuid eile air am mealladh le beachd gu bheil iad

oscionn peacachadh,—oscionn buairidh—comasach air cuir an aghaidh gach namhaid. So an t-uabhar a ta dol roimhe thuisleadh,—àon eile do na sionnaich a ta milleadh an fhionain. O na dichuimhnich guidheam ort, gu' bheil eagal na fhior chomharradh air leanabh Dhé. Eadhon am feadh a tha thu mothachadh gur e Dia a ta 'g oibreachadh annad, eadhon an sin tha 'm focal ag radh "oibrich a mach do shlàinte le h-eagal agus ball-chrith" (Philip. ii. 12.) Eadhon an uair a tha do ghairdeachas a' cuir thairis, cuimhnich gu' bheil e sgriobhte "dean gairdeachas le ball-chrith" agus a rìs "no bith àrd-ìnntinneach ach fo eagal." Cuimhnich an rabhadh a thug a bhean-nuadh-phosda, agus abair thusa mar an céudna, "glacaibh dhuinn na sionnaich, na sionnaich bheaga a mhilleas na croinn-fhiona."

2. Ach ma tha eagal aig leithid 'a dh'am na chomharradh air fior chreideach, cia mòr is mò a ta gràdh mar sin. Air do Chriòsd a thighinn thar na beanntan agus e féin a nochdadh do'n anam air doigh eile sa ni e do'n t-sáoghal, an sin their an t-anam," is leamsa mo ghràdh." Cha 'n eile mi 'g ràdh gur urrainn an creideach so a' ràdh aig gach àm. Tha amana ànns a bheil a chreideamh air a nochdadh ni's mo le bhròn, no le dhearbhachd. Ach tha gu cìnnteach amana, ànns a bheil a leithid a shealladh aig air Chriosd agus a mhothachadh air a sháor ghràs, is nach eil càinnt eile ni's freagarraich gu faireachadh sòlasach anama a chuir an ceill, no "is leamsa mo ghràdh, agus is leis-san mise."

Tha e ga fhaicinn mar Shlànuighear sáor—deonach gu'n tigeadh na h-uile d'a ionnsuidh chum beatha fháotainn—agus a sineadh a mach a làmhan re an là iomlan, ag ràdh pillidh, pillidh, c'arson a bhàsaicheas sibh."

Tha e ga fhaicinn na Shlànuighear freagarrach, a cheart chomhdach a tha dh'fheum air an anam. Fhuair e na Shlànuighear freagarrach e o thùs—"sgaile craige mòire ànn an tir arsneulaich" (Isa. xxxii. 1.) Ach a nis tha e faicinn freagarrachd ùr ànn mar a fhuair Peadar, air da a chota chuir air, agus e féin a thilgeadh anns an fhairge. Tha e' faicinn gu bheil e na Shlànuighear freagarrach dhàsan a chùl-sleamhnaich—gu'n glan fhuil eadhon ciont an "neach a dh'ith aran maille ris agus a thog a shail na aghaidh."

Tha e g'a fhaicinn mar an céudna ànn 'a lànachd,—a toirt cha 'n e mhàin maitheanas, ach maitheanas gun tomhas ;—a tabhairt cha 'n e mhàin fireantachd, ach "fireantachd Dhé"—cha 'n e mhàin a tabhairt a Spioraid, ach "a dortadh tuilltean air an talamh thioram," Agus air do'n anam a bhi faicinn so uile an Iosa, cha 'n urrainn e gun a ròghnachadh—gun a bhi deanamh gàirdeachais ànn—gun a bhi ga ghràdhachadh ag radh, "is leamsa mo ghràdh." Agus ma dh' fheòraicheas neach air bith—"cionnus is dàna leat, cnuimh pheacach mar a ta thusa, a ràdh mu 'leithid a Shlànuighear gur e do Shlànuighear-sa e? Is e so am freagradh, "is leis-san mise." Thagh e mi o shiorruidheachd agus uime sin thagh mis' èsan. Dhoirt e fhuil air mo shon, uime sin tha na deòir-so a sruthadh o m' shuilibh. Shir e mi, agus uime sin shir mis' esan. Gràdhaich e mi, agus uime sin ghràdhaich mise èsan. Uime sin do bhrigh gu'n do thagh èsan mise, uime sin ròghnaich mise èsan gu siorruidh. "Is leamsa mo ghràdh agus is leis-san mise."

3. Anns an áite mu dheireadh ma tha gràdh aig a leithid a dh' àm na chomharradh air fior chreideach,

tha mar an céudna dòchas na chomharradh. "Is maith dhuinne bhi an so" (Mat. xvii. 4), arsa fior chreideach aig àm anns an robh àrd cho-chomunn aige ri a Shlànuighear. Agus ma tha thusa a' creidsinn, dh' fhoillsich se e féin dhuitsa,—anns an uaigneas—an tigh na h-ùirnuigh—no am briseadh an arain, agus air doigh cho milis druiteach, agus gu'n dubhairt thusa mar an céudna, "is maith dhomh-sa a bhi an so." Ach ge d' tha so fior, gu bheil so taitneach mar an solus do'n t-suil, gidheadh tha an Tighearn a faicinn ìomchuidh nach biodh tu an sud a ghnàth. Feumaidh Peadar a thighinn a nuas o bheinn a chruth-atharrachaidh, agus cath máith a chreideamh a chuir ànn an sáoghal fuar sgeigeil—a ta ga chuir gu naire agus masladh. Tachraidh so do gach áon do chlann an Tighearna. Cha 'n eil sìnn fathast air nèamh, ach air talamh far a' bheil creideamh foighidinn agus dòchas ri chleachdadh—agus uime sin feudaidh gur e áon áobhar airson nach eil lathaireachd Chriosd air a sior mhealltuinn an so, a chum gu 'm biodh gràs an dòchais a fáotainn cleachdaidh. Tha na creidich is mò, a gluasad gu minig an so ànns an duibhre, —a tha na foillsichidhean a tha Iosa a deanamh dhe féin, a nochdadh ni 's soilleire. Ach tha 'chuid mhòr do 'n oidhche air dol seachad, tha 'n là 'm fagus—tha là na siorruidheachd a cheana a briseadh a mach, agus na sgàilean dlù do bhi air an sgapadh. Gus a sin, tha cridhe gach fior chreideach a guidhe gu'n tigeadh e gu tric a chum còmhfhurtachd, agus solus a thoirt dha air a thurus. Seadh, gach neach a ta gràdhachadh Iosa Criosd, ànn an treibhdhireas, áontaicheadh e ri bhi cuir suas na h-ùrnuigh-so,—"gus am bris an là agus an teich na sgàilean, pìll, bi cosmhuil ri earb a ghràidh, no ri láogh féidh air beanntaibh Bhéteir."

# SEARMOIN XXIV.

## IS BEANNAICHTE NA MAIRBH.

"Is beannaichte na mairbh a gheibh bas san Tighearn a so a mach; seadh a ta an Spiorad ag radh chum gu faigh iad fois o'n saothair, agus leanaidh an oibre iad.—"TAISB. xiv. 13.

THA dà ni comharraichte ànns an doigh ànns a bheil na briathran so air an toirt dhuinn.

I. *Is iad briathran an Athar iad air an labhairt ruinn leis an Spiorad.* "Chuala mi guth o nèamh." "Seadh a ta an Spiorad ag radh." Bha suil Eòin aig an àm air an t-sealladh iongantach a th'air ainmeachadh ànns a chéud earrainn do'n chaibideil. "Uan na sheasamh air sliabh Shioin, agus maille ris céud agus da fhichead agus ceithir mile," a tha ga leantuinn ge b'e táobh a theid e—agus gu h-obann chual' e guth mìn ciuin ag radh "sgriobh, is beannaichte na màirbh a gheibh bàs san Tighearn;" agus an sin thubhairt an Spiorad Amen,—"seadh a ta an Spiorad ag radh."

Tha e sgriobhte, gu'n seas teisteas dithis fhianuisean. An so mata tha dithis fhianuisean—an t-Athair, agus an Spiorad Naomh le cheile a nochdadh gur sona iadsan a bhàsachadh ànns an Tighearn. A bheil cuid dhibh, a phobull an Tighearna, a tha fo eagal a bhàis? A' bheil am bàs dhuibh mar uilebheist eagalach a tha ullamh chum bhur sgrios? Féuch an so mata dà fhianuis a toirt dearbh theisteas gu'n d'thugadh an gath o'n bhàs —gu'n d'thugadh buaidh thairis air an uaigh. Eisd uime sin, agus mar an céudna faic, cionnus a ta a ghruaim air teicheadh 'o ghnuis a bhàis—cionnus a tha 'n gleann dorch' air a lionadh le solus—oir tha an t-Athar

agus an Spiorad ag áontachadh ànn a bhi toirt cìnnteachd dhuinn "gùr beannaichte na màirbh a bhàsaicheas ànns an Tighearn."

II. "*Sgriobh,*" *arsa 'n guth. Ge b'e ni a th'air a sgriobhadh tha e ni's buaine; cha d'theid e cho luath air dhi-chuimhne ri sin a tha air a labhairt o neach gu neach.* Air an áobhar sin thug Dia na deich aitheantan do chloinn Israel sgriobhte le mhèur féin air da chlar chloiche. Mar an céudna dh'aithne e air dhoibh dol thar Iordan clachan mòra a chuir suas air an comhdach thairis le áol, agus uile bhriathran an lagha bhi air an sgriobhadh orra (Deut. xxvii. 3, 4). Mar an céudna dh'aithn Dia do na fàidhibh an fhaisneachd a sgriobhadh —agus do na h-Abstolaibh an soisgeul agus an cuid litrichean a sgriobhadh sìos, agus uime sin, tha Biobull sgriobhte againn, an àite bèul aithris. Bu mhiann le Iob a bhriathran a bhi sgriobhte; "O nach robh mo bhriathra nis air an sgriobhadh! O nach robh iad air an cuir sios ann an leabhar! Le peann iarruinn, agus luaidh gu bràth ànn an carraig, nach robh iad air an gearradh! Oir a ta fios agam gu bheil m' Fhear-Sáoraidh beò" (Iob xix. 23, 24, 25)—briathran ro phriseil—airidh a bhi gu bràth air an cuimhneachadh,—agus ànns a bheil mòr chòmhfhurtachd do'n chreideach an àm a dhòrchadais. Uime sin thubhairt e, "O nach robh iad air an cuir sìos ànn an leabhar." Air an áobhar sin thubhairt an guth o neamh sgriobh,—cluinn agus sgriobh,—sgriobh ann an leabhar e, le peann iarruinn agus luaidh gu bràth ànn an carraig—"is beannaichte na màirbh a gheibh bàs ànns an Tighearn."

"Is beannaichte na màirbh." Tuig mata cho prìseil 'sa ta na briathran so. Is ro oirdhearc na briathran iad.

Tha luachmhorachd ànns gach focal diubh. O tha iad ni's mìlse no a mhil—no cìr mheala—ni's prìseile na 'n t-òr, seadh no'n t-òr is fior-ghloine; tha iad mar an céudna prìseil an sùilibh an Tighearna féin. O mata sgriobhaibh-sa iad ànn bhur cridheachaibh; stolaidh iad sibh—cumaidh iad sibh o bhi air bhur giulain air falbh le fáonas an t-sáoghail—bheir iad sòlas ànn an àm na dèuchainn—bheir iad a ghath o'n bhàs, agus a buaidh o'n uaigh. Sgriobhaibh, O sgriobhaibh domhainn ànn bhur cridheachaibh, "is beannaichte na mairbh a gheibh bàs anns an Tighearn." Thugamaid a nis fainear brigh nam briathran.

1. "Is beannaichte na màirbh."—Is beannaichte na beòthaibh arsa 'n sáoghal, ach arsa Dia "is beannaichte na màirbh." Tha breith an t-sáoghail a réir seallaidh—a reir coslais nithe o 'n táobh a muigh; ach tha breith Dhé a reir mar a ta nithe annta féin. Their an sáoghal, "gur feàrr cù beò na leòmhann màrbh." 'N uair a tha 'n sáoghal a faicinn neach a fàs mar bhlàth an fheòir—ruiteach le snuagh na slàinte—lan do neart agus do dhòchas na h-òige—a sealbhachadh pailteis agus a reir coslais mòran laithean roimhe; an sin their an sáoghal "o nach sona an neach sud." Ach bheir Dia thu do'n t-seòmar dhorch' ud, far a bheil áon do 'chloinn. Agus nochdaidh e dhuit a ghnùis ghlas ud, air a bheil am bàs a tarruing a dhreach,—oir faic cho chaite sa ta i—cho fànn sa tha 'n t-sùil,—cho fuar sa tha 'n làmh, agus cairdean déurach na 'n seasamh timchioll, agus an deigh so uile tha e ag radh "is beannaichte na mairbh." Smuainich mata co dhiu is tusa no Dia a ta ceart,—co bhios ceart fa dheireadh? O mata thoir fainear cho fáoin sa ta 'n sáoghal so—cho beag brìgh sa ta na churamaibh—

"ach cha'n eil an duine, cosmhuil ris na h-ainmhidhean a theid 'm mugha, a toirt fainear." Seadh their clànn an Tighearna féin ag amana "is beannaichte na beòthaibh." Ach thoir fainear ge d' is sona a bhi sealbhachadh an Tighearna an so—sìth a bhi agad ri Dia—a bhi lùbadh do ghluin aig cathair trocair—a bhi sìr thoirt suas iobairt mholaidh—a bhi rannsachadh fhocail—a bhi 'g eisdeachd ris—'bhi deanamh seirbhis do Dhia—a bhi gleachd—a ruith—a cogadh fo a bhrataich. Gidheadh, agus an deigh so gu léir tha e ag radh "is beannaichte na màirbh." Oir ma 's sona bhi an tomhas a faicinn a ghnùis an so, cia mo gu mòr a bhi 'ga làn shealbhachadh an gloir,—ma 's maith a bhi fàs air a ráon a bhos, nach mò na sin, a bhi na thaigh tasgaidh shuas—ma 's maith t-acair a bhi 'n táobh a stigh do'n bhrat-roinn, nach fearr na sin, thu féin a bhi ànn—"far a bheil lànachd áoibhneis agus sùbhachas gu siorruidh" (Salm xvi. 11). Mhothaich eadhon Iosa féin so—agus tha Dia 'ga ràdh. "Is beannaichte na màirbh a bhàsaicheas san Tighearn."

2. Ach cha 'n iad na màirbh uile ach a chuid diubh a bhàsaicheas san Tighearn. Is mòr da rireadh an aireamh do shluagh a tha bàsachadh. "Dh' fhuadaich thu iad mar le sruth" (Sàlm xc. 5). Tha tri fichead mile agus a deich a bàsachadh gach là—mar sin, ceud gach mionaid, agus mar sin tha fagus do neach ànns gach momaind a dol thairis o thiom a dh' ionnsuidh siorruidheachd. Tha uime sin an cinne-dáoine cosmhuil ri sruth, a ruith air an aghaidh sios a dh' ionnsuidh bith-bhuantachd. A' bheil iad so uile beannaichte? O cha 'n eil. Is beannaichte na màirbh a bhàsaicheas ànns an Tighearn. "Do 'n aireamh mhòr so a thà gun stad a táomadh

air an aghaidh a dh' ionnsuidh bith-bhuantachd cha 'n eil ach ro bheag a chreid 'n Criosd,—oir," is cùmhann an dorus agus is aimh-leathain an t-slighe a tha treòrachadh a chum na beatha, agus is tearc iad a ta ag amas oirre (Mat. vii. 14). Cha 'n iad na màirbh uile a ta beannaichte—cha 'n iad na màirbh a ta bàsachadh gun Chriosd a tha beannaichte. Tha iadsan a dol gu bith-bhuantach, mi-náomha—gun mhaitheanas. Fáodaidh an cairdean an cuirp a chuir 'an cisteachaibh-luidhe air an deagh mhaiseachadh—an ainmean a chuir an litrichibh airgid air an uachdar—luchd nan áodaichean dubha a thoirt a dh' ionnsuidh an adhlacaidh—a chiste a chuir san uaigh—am foid is guirme a chuir os a cionn, agus clach-chuimhne a thogail air a h-uachdar, ach an déighe so uile cha 'n eil ànn ach adhlacadh neach a th' air a dhìteadh gu siorruidh—oir cha 'n urrainn dhuit "is beannaichte" a sgriobhadh, far an do sgriobh Dia, "is mallaichte." "An ti a chreideas ànn cha ditear e, ach an ti nach creid tha e air a dhìteadh a cheana" (Eoin iii. 18).

Thoir a nis fainear ciod a th' air fhilleadh ànns na briathraibh "ànns an Tighearn."

1. Air tùs thà e air fhilleadh, gu' bheil iad so air an áonadh ris an Tighearn. Bha gach neach a tha beannaichte na bhàs, air tùs air iompachadh; fáodaidh nach taitinn so ri cuid, ach tha e fior gidheadh. Bha iad air an dùsgadh—air an toir gu bhi faicinn an staid chàillte —gu bhi silleadh dhéur—gu bhi ag ùrnuigh agus aig iarraidh an Tighearna. Chunnaic iad nach b' urrainn siad iad féin fhìreanachadh—bha iad air an toirt a nios; agus an sin thainig Iosa am fagus dhoibh agus dh' fhoillsich se e féin doibh, mar aran na beatha, ag radh

riu, "an ti a thig am' ionnsuidh cha tilg mi air chor sam bith a mach e (Eoin vi. 37). Chreid iad, agus rinn iad gàirdeachas ànn; a meas nan uile nithe mar chàll airson Chriosd (Philip. iii. 8). Thug siad iad féin dha, agus b'e so tòiseachadh na cuise.

A chàirdean ionmhuinn an do thoisich an obair-so annaibh-sa? An deach' 'ur n-ìompachadh,—an robh sibh air 'ur breith a rìs, agus air bhur n-áonadh ri Criosd? Tha cuid ag radh cha 'n eil fhios agam. An e so a tha thu 'g radh,—ach na 'n robh thusa uair-eigin dhe d' bheatha an cunnart bàthaidh,—seadh no 'n robh thu air do bhàthadh ach air do thoirt air d' ais a rìs gu beatha, bhiodh cuimhne agad air gu uair do bhàis,—agus cia mo gu mòr, na 'm biodh tu air do thoirt a dh' ionnsuidh Chriosd. Na 'm biodh tu dàll agus gu faigheadh tu do shealladh an déigh dhuit a thighinn gu ionbha duine, cha b' fhurasda dhuit a dhi-chuimhneachadh. Mar sin, ma thainig thu da rireadh a dh' ionnsuidh Chriosd cha leig thu a do bheachd e, agus mar d' thainig, gu cìnnteach bàsaichidh tu 'na do pheacana, "Mar dean sibhse aithreachas sgriosair sibh uile mar an céudna" (Luke xiii. 3).

2. Anns an dara àit tha na briathran a filleadh annta sior-bhuanachadh. Cha 'n eil gach géug a shháoileas sibh ànns an fhionan. Tha cuid a thuiteas dhe n' chráoibh 'n uair a tha gháoth àrd, do bhrìgh gu bheil iad grod. Mar sin ag am buairidh no géur-leanmhuinn, no dèuchainn, tuitidh iomadh cealgaire air falbh—mar a chaidh mòran do 'dheisciobluibh Iosa air an ais, nach d'ìmich ni's mo maille ris (Eòin vi. 66). Lean iad e, bha iad ag ùrnuigh maille ris, mhol iad e, ach chaidh iad air an ais, agus cha do ghluais iad ni's mo maille ris.

Mar sin ànn 'ar measg féin tha iomadh a tha mar gu'm biodh iad air an ìompachadh,—a tha gealltanach, ach a thuiteas air an ais, 'n uair a thig gèamhradh orra. Tha eagal orm gu bheil cuid air tuiteam air falbh a cheana, agus mar sin, gu'n d'theid cuid eile na'n déighe. Cha bhi an leithide so beannaichte na'm bàs. Gu'n gleidheadh Dia mise o bhi aig leabaidh bàis a chealgaire! Bha mi aice, ach tha mi 'n dòchas nach bi gu brath tuilleadh. Cha 'n iad so a tha beannaichte na'm bàs. Cha 'n eil géug air bith air an dean an teine a leithid a ghréim sa ni è air na géugaibh groda. Smuainich cionnus a bhitheas tu air do phianadh, a cuimhneachadh gu 'n do chaith thu do bheatha ag aideachadh a bhi na d' Chriòsduidh, agus gu 'n do chàill thu do chothrom air a bhi mar sin d'a rireadh! Ann an ifrinn bithidh do pheanas gu mòr air a mhèudachadh le fios a bhi agad air na nithe so agus gu 'n robh thu cho dlù do Chriosd, agus gidheadh nach d'fhuair thu e. Uime sin is beannaichte iad a bhuanaicheas a dh'ionnsuidh na crìche,—nach tréig dòchas an t-soisgeil, agus an uair a ni cuid eile so, a their risan a Thighearna co dh'ionnsuidh a théid sinn! Leanaidh iad so e tre mhi-chliu agus tre dheagh-chliu; agus mar is mo an cunnart, is ann is dluithe a ni iad gréim air. An ànn dhiubh so thusa? Fan ànn a dh'ionnsuidh na crìche, "gun a bhi air bhur n-atharrachadh o dhòchas an t-soisgeil" (Col. i. 23). Oir rinneadh sinne 'nar luchd-comhpairt do Chriosd, ma chumas sinn toiseach ar muinghin gu daingean gus a chrioch (Eabh. iii. 14). Eadhon ànns a ghleann dorch' ni sibh gréim air. O thigibh ma ta mar a thainig sibh air tùs—ciontach, ga'r taice ris mar ar fìreantachd—"a rinneadh na pheacadh air bhur son." Is e so a bhi

bàsachadh ànns an Tighearna,—agus is e so a bhi sona.

III. *Anns an treas àit nochdaidh sinn C'arson a tha iad so beannaichte.*

1. Tha iad beannaichte a bhrìgh *àm* am bàis "a so a mach ars an Spiorad." Bha àm géur-leanmhuinn na Papanachd a fagus—"a bha gu náoimh an Ti a's àirde a chláoidh" (Dan. vii. 25). Uime sin is beannaichte iadsan a bhios air an tabhairt o'n olc ri teachd. "Tha na dáoine tròcaireachd air an toirt air falbh agus gun aon neach a tuigsinn gu bheil an t-ionracan air a thoirt air falbh o'n olc a ta ri teachd" (Isa. lvii. 1). Agus is e so áon áobhar "gur e bhi maille ri Criosd, a's ro-fheàrr," oir cha 'n eil a ghéur-leanmhuinn furasda a ghiulain. Ma bhios sinn air ar gairm gu fulang, bitheamaid gaisgeil air dhuinn fios a bhi againn, gu'n duaisichear iadsan uile a bheir buaidh (Taisb. ii. 3). Agus ma's i toil Dé ar gairm mu'n d'thig là na deuchainn, ro mhaith! "is beannaichte na màirbh a bhàsaicheas ànns an Tighearn a so a mach." An déigh so, cha bhi géur-leanmhuinn ànn oir an sud is cairdean ìad gu léir; gach áon a tilgeadh a chruin aig a chosaibh, agus ag iarraidh le uile chridhe a bhi 'ga ghlòrachadh. An sud cha bhi cònnsachadh,—no neach gu casgadh a' chuir air ar n-òran molaidh.

2. Tha iad beannaichte mar an céudna do bhrigh gu faigh iad fois o' 'n sáothair. An so tha am peacadh, Satan, agus naimhdeas an t-sáoghal a deanamh na h-uile ni na eallach. Tha cuid a chreidich ànn, agus tha an Diabhol a cathachadh riu gun sgur—a gnàth na sheasamh aig an làimh dheas a cuir 'nan aghaidh—cuir nan aghaidh ànn nan dleasdanasaibh,—ann nan ùr-nuighibh—a' tilgeadh a shàighdibh teinnteach orra—'ga

'm buaireadh gu peacanna gràineil a chuir an gniomh air doigh 's gu bheil am beatha gu léir na h-eallach dhoibh. Ach iadsan a bhàsaicheas ànns an Tighearn," gheibh iad fois o'n sáothair. An sud sguiridh obair an Diabhoil, agus cha chuir fear casaid nam bràithrean dragh orra tuilleadh. "Cha bhi leòmhan an sin, ni mo thig fiadh-bheathach mìllteach suas ànn ; cha 'n fhaighear an sin e, ach subhlaidh a mhuinntir sháorta ànn" (Isa. xxxv. 9). A rìs tha mar an céudna droch cridhe—"an seann duine"—"corp a pheacadh," na eallach trom do shluagh an Tighearna. An uair a dhùisgeas iad sa mhaduinn tha e mar thròm chudthrom orra. An uair bu mhiann leo ruith an slighibh an Tighearna tha iad so 'cuir bacaidh orra, agus 'n uair a dh'éireadh iad suas mar air sgiathaibh tha iad ga'n cumail fodha. "Och is duine truagh mi" (Romh. vii. 27). Ach "siubhal agus a bhi maille ri Criosd" (Philip. i. 23) 'se sin a bhi sàor uatha,—a bhi saor o chorp a bhàis —a bhi saor o'n fheòil,—a bhi saor o gach eallach,—a bhi air ar lionadh leis an Spiorad, agus mar sin làn fhois fhaòtainn 'o ar sáothair. O mata nach sona iad a gheibh bàs ànns an Thighearna. Bithidh iad mar na h-aingle, —a là agus a dh'oidhch' deanamh seirbhis dha na theampull. Mar sin, chi sibh nach ànn o'n oibre ach o'n sáothair a gheibh iad fois. An sud cha bhi sáothair, ach fois—fois cha 'n o 'n oibre, ach fois ànn an oibre—fois ànns an Tighearn agus ànn an seirbheis an Tighearna. Uime sin deanadh so thusa O chreidich deònach air a' dhol. Deanadh so nèamh ni's taitniche, —am bàs ni's so-ghiùlan dhuit. An sud gheibh thu fois. An sud bithidh lànachd do shòlas, an sud, bithidh subhachas a còmhnachadh gu sìorruidh.

3. A rìs tha iad beannaichte do brigh gu'n lean an oibre iad. An sud bithidh oibre maith a bh'air an deanamh an ainm Iosa air an duaiseachadh. Air a cheann-so thoir fainear tri nithe.

Cha d'theid an oibre air thoiseach orra. Cha 'n ann air an sgàth a ghabhair riu ach a mhàin air a sgàth-san ànns a bheil iad a bàsachadh.

Bithidh an droch oibre air am folach,—air an tilgeadh ànn an doimhneachdan a chuain—cha bhi tuilleadh iomraidh orra.

Bithidh gach ni a rinn iad 'o ghràdh do Chriosd air a dhuaiseachadh. Féudaidh nach bi cuimhne agad-sa orra, agus gu'n abair thu ris air an là ud, " c'uin a chunnaic sinn euslan thu, no am priosan, agus a thainig sinn a d'ionnsuidh " (Matt. xxv. 39). Ach bithidh cuimhn' aige-sa orra ; " agus freagraidh an Righ agus their e riu, gu deimhin a ta mi ag radh ribh a mheud 's gu'n d'rinn sibh e do áon do na brathraibh a's lugha agam-sa, rinn sibh dhomh-sa e " (40). Cha bhi urrad cùpan a dh' uisge fuar nach duaisich e.

Amhaircibh mata ris an luach-sáothrach a chum a " bhi ga 'ar deanamh togarrach air siubhal."

IV. *Anns a cheathramh àit, faic ciod a lean* (roinn 14, 15), " *Chuir Iosa a steach a chorran agus bhuain e.*"

1. Faic mata gu bheil e a tional a sguaban roimh 'n doinnean, mar a ni tuathanaich ; mar sin air dhuit fhaicinn a tional a naoimh làn abuich, bi cinnteach gu bheil an doinnean am fagus.

2. Foghluim mar an céudna gu bheil e ga'n tional 'an gràdh dhoibh. Uime sin " no bi fo bhròn eadhon mar dháoine eile, aig nach eil dòchas " (1 Tesal iv. 13). Tha iad air an tional gu uchd Iosa, far an dealraich iad mar a ghrian, ànn an roighachd an Athar.

## SEARMOIN XXV.

### AG CO-DHUNADH SABAID COMANACHAIDH.

" Ciod mo ghnothach-sa tuilleadh ri iodholaibh ?"—Hos. xiv. 8.

THIGEADH do gach neach a tha d'a rireadh air áonadh ri Criosd, agus a dh'aidich an diugh e am fianuis dháoine, na briathran so a ghabhail agus a ràdh fa chomhair Dhé, ciod mo ghnothach-sa tuilleadh ri iodholaibh. Tha dà áobhar air an tabhairt.

I. *Anns a chéud àit, gu'n do ghràdhaich Dia gu sáor thù.* (Rànn 4). Ma chreideas tu ànns an tì á dh'fhireanaicheas an duine mì-dhiadhaidh, measar do chreideamh mar fhireantachd (Romh. iv. 5). Am feadh a thainig tu gu Dia 'na d' d'ainm féin, bha thu ciontach, salach, gráineil na shealladh ; bha beanntan do pheacaidh na'n luidhe air d'anam ; ach O, gu m' a' beannaichte gu 'n robh an Spiorad a threòraich a chùm Iosa thu. Thainig thu gu òglach fireanach an Tighearna, tre eòlas air, a dh'fhireanaicheas mòran, do bhrigh gu'n do ghiùlain è an éuceartan (Isa. liii. 11). Tha foluch air a chuir air do pheacaidh, cha'n eil Dia a' faicinn peacaidh annad, tha e 'gad ghràdhachadh gu sáor, tha fhearg air a pilleadh air falbh uat. Ciod uime sin do ghnothach-sa tuilleadh ri ìodholaibh ? Nach leòr gràdh Dhé dhuit ? Is leòr leis an deadh mhnáoi ghràdhaichte, gràdh a firposda ; cha 'n eil déigh aice aìr fear eile. Mar sin, ma thainig thusa a dh'ionnsuidh Chriosd, is e do Chruithfhear d'fhear-posda, agus is leòr a gháol dhuit ; cha 'n iarr thu atharrach, oir tha slighe gu dol a steach agad gu

tobair sonais, sithe, agus náomhachaidh, agus uime sin, ciod do ghnothach-sa tuilleadh ri iodholaibh? O, ma tha do chridhe a snàmh ànn an cuan gáoil Dhé ànn an Criosd, cha 'n urrainn àite 'bhi ànn do ìodholaibh.

II. *Anns an dara àit, thig an Spiorad mar an driuchd a nuas air d'anam.* "Bithith mi mar an drùchd" (rann 5). Ma tha thu air an là-so air d'áonadh ri Criosd, thig an Spiorad a nuas mar an drùchd air d'anam. Nuair tha 'n sáoghal aig fois, gun urrad agus duilleag a gluasad, an sin, thig an drùchd a nuas gun sùil 'ga faicinn, gun chluas 'ga cluinntinn. Is ànn mar so a thig an Spiorad orrasan a tha creidsinn. Air do'n chridhe a bhi ag fois ànn an Iosa, gun a bhi air fhaicinn no air a chluinntinn leis an t-sáoghal, thig an Spiorad, agus lionaidh e an t-anam a ta creidsinn, 'ga bheòthachadh agus 'ga athnuathachadh. Is e so a ghealladh. Sibhse a mhuinntir ionmhuinn a thagh Dia anns an t-sáoghal so, tha sibh coltach ri rùsg Ghidioin, a bha fliuch am feadh a bha 'n talamh uile tioram. Is sibh fion-lios an fhiona-dheirg a tha e a coimhead agus aig uisgeachadh gach tiota—gu sàmhach, gu neo-fhaicsinneach, ach gidheadh gu cìnnteach. Cuimhnichidh gur Spiorad Náomh e, agus gu bheil Dia na Dhia éudmhor, —nach fuiling e do ìodhol a bhi na theampull. Air do airc Dhé a bhi air a tabhairt d'a thigh Dhagoin, thuit an t-ìodhol sios fa comhair; agus cia mò gu mòr air do Spiorad an Tighearna a thighinn do thigh an anama', a thilgeas e a mach gach iodhal.

Air do Iosa dol do'n teampull fhuair e, "nan suidhe luchd reicidh cruidh, agus chàorach, agus choluman, agus luchd malairt an airgid" (Eoin ii. 14). Agus air deanamh sgiùrsair dha do chòrdaibh cáola, dh'fhuadaich

e mach as an teampull iad uile. Mar sin 'n uair a thig an Spiorad do'n anam fuadaichidh e luchd reicidh, agus ma fhuair thusa e, bithidh tu ag ràdh 'na do chridhe, á Thighearn thoir air falbh na nithe sin. Ciod mo gnothaich-sa tuilleadh ri ìodholaibh? Is iad cuid do na h-ìodholaibh a bhios air an tilgeadh air falbh,—

1. *Féin-fhìreantachd.*—So agad an t-ìodhol a's mò a th'ànns a chridhe—an t-ìodhol a's taitniche leis an duine, agus is mo 'tha Dia a fuathachadh. A chàirdean ionmhuinn, bithidh sibh a sior dhol air bhur n-ais a dh'ionnsuidh an ìodhoil so. Tha sibh a sior oidhirpeachadh a bhi ni-eigin annaibh féin,—agus fabhar Dhé a chosnadh le bhi gabhail bhur leith-sgeul, no 'g amharc ri bhur n-ath-leasachadh, bhur deòir, bhur n-ùrnuighean—no le bhi 'g amharc ri bhur gràsan, no ri obair a Spioraid ànn bhur cridheachaibh. Bithibh air bhur faicill o Chriosdaibh bréige. Deanaibh bhur n-uile dhichil gu bhi náomh, ach no deanaibh Criosd dhe so. Tha Dia a fuathachadh ìodhol na féin-fhireantachd, do bhrigh gu bheil e gabhail àite Chriosd—a suidhe air a rìgh-chathair. Mar is e 'bhi 'g áoradh do'n òigh Muire, an t-ìodhol-áoradh is miosa t'ànn is i 'n fhéin-fhìreantachd an t-ìodhal is mo a ta Dia a'fuathachadh, oir tha e suidhe air rìgh-chathair Chriosd. Tilgibh sios e, agus no togadh se e féin gu bràth. Tha e cosmhuil ris an ìomhaigh a chuir Manaseh ànns an ionad bu ro náoimhe. Air do Mhanaseh, tighinn air ais na dhuine nuadh gu Ierusalem, nach e 'chéud ni a dhèanadh e, a dhol don teampull agus a cheart ìomhaigh-so a ghlacadh, a thoirt a nuas de rìgh-chathair Dhé agus a bhriseadh na bhloighdibh. Dean thusa mar an céudna. Ma mhothaich thu gràdh Dhé tre fhireantachd as

eugmhais oibre, ciod an gnothach a th'agad ris an ìodhol-so?

2. *Peacaidhean a tha ro thaitneach.*—Cha' n eil neach gun a pheacaidhean taitneach a bhi aige. 'S fada 'chum iad thu o 'n Tighearn Iosa. Dh'aidich thu 'n diugh, gu bheil thu deònach air cul a chuir riu gu léir, air sgàth Chriosd. Rach dhachaidh agus ìoc do bhoidean. An déigh na càisge a ghleidh iad, an làthaibh Heseciah, agus aig an do shealbhaich iad a leithid a thomhas do ghaol Dhe, air dhoibh pìlltinn dhachaidh, "bhris cloinn Israeil na dealbhan, agus gheàrr iad sios na doireachan, gus an do sgrios iad gu tur iad." Dean thusa mar an céudna. Bris sìos ìodhoil do theaghlaich,—cleachdaidhean mi-naomha a tha air fàs ànn do theaghlach. Tilg sìos ìodhail dhiomhair do chridhe. No fàg fiu áon. Cuimhnich gu'n d'thug áon Achan ànn an càmpa Israeil, trioblaid orra, agus gu'n do bhuaileadh iad roimh 'n naimhdean. Mar sin fáodaidh áon iodhol 'na da chridhe-sa mòran trioblaid a thoirt ort. Cuir Achan gu bàs ma's maith leat a dhol air do shlighe le gàirdeachas. Ma bheir do làmh dheis òilbheum dhuit geàrr dhiot i; ciod do ghnathach-sa tuilleadh ri iodholaibh.

3. *Gràdh neo-cheadaichte.*—Cha 'n eile frèumh eile a tha giùlain ni 's mo do thoradh a pheacaidh agus na truaighe, no a cheart ni-so. Féuch cia méud an tomhas do cheòl, agus do bhàrdachd ar dùcha a th'air an gnàthachadh gu áoradh a thoirt 'á dh'iodholaibh! O mo chairdean, cia lion neach a tha toirt áoraidh do mhìr creadha, a bhios gu geàrr air itheadh, suas le cnuimhibh. O chairdean an do mhothaich sibh gràdh Chriosd? An do mhothaich sibh gathan tlà a ghĂoil a dealradh gu

milis a steach air an anam? An do shil drùchd a Spioraid oirbh? Cionnus uime sin a ghràdhaicheas sibh áon a tha falamh do ghràs an Tighearna. Ciod ur gnothach-sa tuilleadh ri ìodholaibh. A mhuinntir òga, na smuainichibh ach le gràin, air a bhi pòsda ri neach neo-ìompaichte. "Na cuing-cheanglair gu neo-chothromach sibh maille ri mi-chreidich" (2 Cor. vi. 14). Pòsaibh ànns an Tighearn, air neo is posadh toirmisgte e. Fàodaidh nach bi áon air thalamh a bhos gu stad a chuir air, agus gu'm bi cairdean talmhaidh toilichte, agus cuideachd na bainnse, làn gean is suilbhearachd; ach tha Dia na aghaidh. Ach tha thu 'g radh, nach fáod gràdh laghail a bhi ànn? Tha mi 'g aideachadh gu 'm fáod, ach thoir an aire, nach bi a chuspair na ìodhal agad. Tha mi creidsinn gur iad is sonadh a tha beò amhàin airson siorruidheachd, agus aig nach eil cuspair talmhuidh air bith, a tha tarruing an cridhe o Chriosd. Tha an aimsir goirid sna bheil ri teachd, ionnas faráon gu'm bi iadsan aig am bheil mnái mar nach biodh mnài aca" (1 Cor. vii. 29). Ciod uime sin mo ghnothach-sa ri ìodholaibh?

4. *Ministearan.*—Tha iomadh áobhar agaibh a' bhi gràdhachadh Mhinistearan agus mòr mheas a bhi agaibh orra airson an sáothrach. Tha gràdh aca-sa dhuibhse. Tha iad ri faire os ceann bhur n-anama, mar dhréam a bheir cùnntas. Tha iad ga 'r giulain air an cridheachaibh. Tha iad ri sáothair oirbh, gus am bi Criosd air a dheilbh annaibh mar dhòchas na glòire. Tha iad 'gan caitheamh féin as ur leth, agus gu minig a fulang iomadh buairidh agus cruaidh-ghleachd air bhur son.

Is aithriche ànns an Tighearn cuid dhubh,—daimh náomh, nach bi gu bráth air a briseadh. Agus uime sin

tha deadh áobhar agaibh bhur n-aithriche ànns an Tighearn a ghràdhachadh,—ach O a deanaibh ìodhoil diubh. Iadsan a rinn áoradh do Phòl, is iad a cheart shluagh a chlach e. O is e mo mhiann sibh a bhi 'n diugh air bhur toirt cho dlù do Chriosd, agus cho mòr fo bhuaidh a ghráidh, agus a Spioraid, agus nach dean sibh uaill ni's mo a duine! Oir ciod e bhur gnothach-sa tuilleadh ri ìodholaibh.

5. *Sòlasan sáoghalta.* Is ìodhal ro fheàllsach e so, leis a' bheil na mìlltean air an dalladh—" aig am beil bàrr gràidh do shàimh, na ta aca do Dhia" (2 Tim. iii. 4). Ciod do ghnothaich-sa ri a leithid so a dh' ìodhol? Aig amana gheibhear an t-ìodhol-so air a chuir suas ànns an tigh-chluiche. Aig amana eile gheibhear e ànns an tigh-òsda, far am faighear a luchd áoraidh misgeach tuainealach, a seinn molaidh dha. Ciod bhur gnothach-sa ri 'n leithide? Bheil gràdh Dhé annaibh; bheil Spioraid Chriosd agaibh? cionnus mata a 's urrainn sibh dol don tigh chluiche, no do 'n tigh-òil. Ciod! an urrainn Spiorad Dé a bhi maille ri òranaibh drabusda an tigh-chluiche, no maille ri aiteas báoth buaireasach, tigh-na-misge! Mo nàire gu'n abradh, no gu smuainicheadh tu a leithid! Treigibh iad mo chairdean gràdhach—" àitean comhnuidh dheamhain, priosain do gach spiorad neòghlan ionadaibh cumail do gach cur neòghlan, agus fuathmhor" (Taisb. xviii. 2). Na rachaibh thar an starsnaichibh gu bràth. Agus ciod a their mi mo chluich air chairtean—mo dhisnean—mu dhànnsa? Their ma tha thusa 'gan gràdhachadh, nach do bhlais thu fathast air sòlasaibh an duine nuaidh. Oir mu mhothaich thu gràdh Dhé agus gràdh a Spioraid, gu cinnteach cha chuir thu doilgheas air, le fáoineas chairtean, no dhisnean.

Ciod a their mi ri conaltradh áotrum—ri gobaireachd, agus ceilidheachd gun bhrìgh, gun treibhdhireas? Cha chan, ach gur iad is sona d'a theaghlach an Tighearna, aig nach eil áon chuid toil, na tiom, airson an leithide. Agus cha 'n eil mi creidsinn far a bheil mòran do na cleachdaidhean so, gu bheil mòran do Spiorad an Tighearna. Ciod a their mi mu uidheam. Fhuair boirionnach òg a bha creidsinn ànns an Tighearn tairgse do bhlàthan airson a fuilt. Cha ghabhadh i iad, agus 'ge d'a chuireadh ìompaidh oirre, gidheadh dhiùlt i iad. C'arson arsa 'n neach a thairg iad, a tha thu gan diùltadh? O ars' ise, cionnus a chuireas mise ròsan air mo cheànn, agus gu'n robh an sgitheach air a h-iathadh mu cheànn-sa? Tha gàirdeachas an Tighearna cho milis, agus an coimeas ris gu bheil gach gàirdeachas eile gun bheatha, gun bhlas. "Na làimh chli, tha sáoibhreas agus urram, 'na làimh dheas, sáoghal fada. Is sligheanna sùbhachais a shligheanna." Ciod uime sin mo ghnothach-sa tuilleadh ri ìodholaibh.

6. *Airgeod.* A chairdean gràdhach mu mhothaich sibh gràdh Dhé, an drùchd nèamhaidh féumaidh sibh an t-ìodhol-so a thilgeadh sìos. Cha 'n fháod sibh airgeod a ghràdhachadh, ach an tuilleadh fiadhluidheachd a ghnàthachadh. Thugaibh tuilleadh do na bochdan. An ti a ghabhas truas do'n bhochd, bheir e air iasachd do'n Tighearn (Gnath. xix. 17). A mhéud 's gu'n d' rinn sibh e do áon do na braithrean a's lugha agam-sa, rinn sibh dhomh-sa e (Mat. xxv. 40). Togaibh tuilleadh eaglaisean. Gu m' á beannaichte gu'n robh Dia, airson na th' air a dheanamh a cheana, ach féumaidh sibh mòran tuillìdh a dhèanamh. Tha fathast urrad a shluagh ànns a sgìreachd so, nach eil a dol do thigh-

áoraidh air bith, agus a lionadh eaglais eile làn. Féumaidh sibh tuilleadh a thoir, gus an soisgeil a chuir a dh' ionnsuidh nan Iudhach, agus nan cinneach. Cionnus a's urrainn sibh ar n-airgeod a chumail le a leithid do dhéigh, agus na mìlltean á bàsachadh na 'm peacaidhean? Sibhse 'tha toirt deich, féumaidh sibh céudan a thoirt. Sibhse tha bochd, dèanaibh na dh' fháodas sibh. Cuimhnichibh air Muire, agus air a bhantrach bhochd. Seadh thugamaid an deachamh don Tighearna. "Is comasach Dia air gach gràs a dheanamh ro phailte dhuibhse, chum air dhuibh ànns gach uile ni, làn leòr a bhi agaibh a ghnàth, gum biodh sibh pailte, chum gach deadh oibre" (2 Cor. ix. 8).

7. *Eagal duine.* Iodhol gruamach,—fuilteach. Is iomadh anam a shluig e, agus a shaltair e sios a dh' ifrinn! Tha e làn fuath do dheisciobuil Chriosd. Tha e làn "fanaid luchd an Spors'." Tilg sios e. Tha e a cumail cuid dhibh o ùrnuigh uaigneach,—cuid eile o áoradh a chumail ànns an teaghlach—cuid eile o dhol a dh'ionnsuidh a mhinistear mu chor an anama; agus cuid eile o Chriosd aideachadh gu follaiseach. Sibhse a fhuair Spìorad Dhé agus a mhothaich a ghràdh, O tilgidh sios an t-ìodhol-so. Brisibh na bhloighdean e. Carson a chuireadh duine bàsmhor eagal ort. Na biodh eagal ort a chnuimh Iacoib, Ciod do ghnothaich-sa tuilleadh ri ìodholaibh?

"Mo bhraithre gràdhach, agus air a bheil mo dheidh," is e dùrachd mo chridhe, sibh a bhi nar sluagh náomh. Cia cho fada sa dh'fháodas mi a bhi fathast ànn bhur measg, aig Dia amhàin tha fios; ach ma bheir e slàinte agus neart dhomh, bheir mi, mi féin gu toileach dha, ànn an sáothair an t-soisgeil. Air mu shon féin, cha 'n

eil déigh agam air socair no sáibhreas, no ni air bith a's urrainn an sáoghal a thoirt. Cheannaich e mi, agus uime sin is leisan mi gu h-iomlan. Thigibh mata, agus thugaibh sibh féin do'n Tighearn maille riumsa. Ceanglaibh sibh féin ri ádharcaibh àltair Dhé. Chaith sinn gu leòr do ur n-ùine ànn an seirbhis an t-sáoghail, an Diabhoil, agus a pheacaidh. Thugamaid sinn féin a nis do Chriosd. 'Bheil sibh deònach? Tog fianuis O Thighearna; séulaich air nèamh e; sgriobh 'nad' leabhar e. Togaibh fianuis aingle, a dhiobhlan, a sháoghail; togaibh fianuis a ghrìan agus a gheallach,—togaibh fianuis a chlachan, agus fhiodh,—tog fianuis Iosa, Uain Dé! Is leatsa sinn a nis, is leatsa sinn gu brath. Ciod ar gnothach-ne tuilleadh ri ìodholaibh!

---

## SEARMOIN XXVI.

### AN RIGH-CHATHAIR MHOR, AGUS GHEAL.

"Agus chunuaic mi righ-chathair mhòr agus gheal, agus an tì a shuidh oirre, neach d' an do theich nèamh agus talamh o a ghnùis, agus cha d' fhuaradh àite dhoibh.

"Agus chunnaic mi na màirbh beag agus mor nan seasamh am fianuis Dé agus dh' fhosgladh na leabhraichean agus dh' fhosgladh leabhar eile eadhon leabhar na beatha, agus thugadh breith air na màirbh as na nithe sin a bha sgriobhte 'sna leabhraichibh a reir an gniomharra.

"Agus thug an fhairge uaipe na màirbh a bha ìnnte agus thug am bàs agus an uaigh uatha na màirbh a bha ànnta, agus thugadh breith orra gach áon a reir a ghniomharra.

"Agus thilgeadh am bàs agus ifrinn do'n loch theine is e so an dara bàs.

"Agus ge b'e air bith nach d' fhuaradh sgriobhte ànn an leabhar, na beatha, thilgeadh e san loch theine."—Taisb. xx. 11-15.

I. *An Rìgh-Chaithir agus am Breitheamh.*

*An Righ-Chathair.*—1. *Mor.*—Do bhrigh gu'n seas a leithid 'a dh' aireamh mhòr fa 'comhair; do bhrìgh gu'n suidh a leithid do Shlànuighear mòr oirre; agus do bhrìgh gu 'm bi 'bhìnn a bheirear na bìnn shìorruidh. 2. *Geal.*—Do bhrìgh cho naomh, agus cho cheart sa ta 'm breitheamh. Bithidh a cheartas aithnichte ànn a bhi dìteadh, agus ànn a bhi sáoradh. Cha ghabh smal, cuir air.

*Am Breitheamh.*—Criosd féin.

1. Do bhrìgh gur e Mac an duine; agus gur aithne dha na h-uile nithe (Eoin v. 22-27).

2. Mar dhuais a sháothrach (Philip ii.).

3. A chum comhfhurtachd d'a shluagh.

4. Agus a chum àmhluaidh dhoibhsan a tà gun Chriosd.

Fòghluimibh—1. A bhi 'g ullachadh air a son. 2. A dhol gu cathair gràis. 3. A bhi cùramach mu anmaibh a chéile.

II. *Anns an dara àit tha againn an so iadsan air an toirear breith.*

1. Na h-uile. Na màirbh beag agus mòr; muinntir do na h-uile inbhe agus staid; riaghlairean, agus ìochdaranan; pàrantan, agus clànn; ministearan agus pobull. Cha bhi neach cho àrd 's nach ruigear air no cho iosal, 's nach glacair e.

2. As gach àit;—an uaigh, an fhàirge, am bàs, agus ifrinn.

3. Seasaidh na h-uile maille ri chéile (Philip iv. 1, 1 Tes. ii.).

4. Fa chomhair Dhé.

5. *Féumaidh* iad a bhi air an nochdadh (Eoin v.).

III. *Bithidh na leábhraichean air am fosgladh.*

1. *Leábhar na cuimhne.* — (Mal. iii., Salm. lvi.) — Briathran, smuaintean, agus gnìomharra. Peacaidh a bh'air an dèanamh ànns a chridhe, no ànns an uaigneas; braid agus neòghloine uaigneach; peacaidh a bh'air dol air dì-chuimhne.

Oibre maith nan náomh; cùpan a dh' uisge fuar; oladh chubhraidh Mhoire; cha 'n ànn a réir coltais no aideachaidh, no beachd dháoine do d' tháobh, no a réir do bheachd fein, ach a réir d'oibre.

2. Am Biobull.—(Eòin xii. 48.)—An lagh; agus an soisgeul. A réir an lagha, agus a réir an t-soisgeul: cha 'n ànn a réir do bheachd-sa, no beachd chaich. Bheir dáoine breith mar dháoine—a coimeas neach ri neach. No a reir am beachd féin.

3. Leábhar na beatha.—A nochdadh gu bheil a rùntan sìorruidh air an coimhlionadh. A nochdadh mar an céudna, ciod an tobar o bheil slàinte gach neach a' sruthadh.

IV. *A bhinn.*

1. Tha so a nochdadh c'arson nach eil Dia a deanamh dioghaltais air bàll—do bhrìgh gu'n do shonruich e là, ànns an toir e breith air an t-sáoghal, leis an duine sin a dh'òrduich e.

2. Tha e nochdadh cho aimideach 'sa tha peacaidh uaigneach.

3. Deanaibh aithreachas. "Tha Dia ag aithne do na h-uile dháoine anns gach àit, aithreachas a dhèanamh, do bhrigh gu'n do shònruich e là ánns an toir e breith air an t-sáoghal tre Iosa Criosd."—Gniomh. xvii. 31.

# SEARMOIN XXVII.

## AMHAIRC RI CRIOSD AIR A CHEUSADH.

## AIG AM COMANACHAIDH.

"Agus dòirtidh mi a mach air tigh Dhaibhidh, agus air luchd-àiteachaidh Ierusaleim, spiorad nan gràs agus nan athchuingean, agus amhaircidh iad airsan a lot iad agus ni iad cáoidh air a shon, mar a cháoidheas duine airson áoin mhic, agus bithidh iad an doilghios air a shon, mar dhoilghios airson céud-ghin."—SECHAR. xii. 10.

"Anns an là sin, bithidh tobar air fhosgladh do thigh Dhaibhidh agus do luchd àiteachaidh Ierusalem, airson peacaidh agus airson neò-ghloine."—SECHAR. xiii. 1.

THA cùnntas againn ànns na briathran so, air ìompachadh nan Iùdhach—a bhitbeas do'n t-sáoghal mar bheatha o na màirbh. Ach is ànn le gràs Dé a tha neach air bith air ìompachadh—agus is e ìompachadh an obair is glòrmhora a ta Dia a deanamh. Bha cruthachadh na gréine na h-obair ghlòrmhor. Is iongantach an t-ath-arrachadh a ni 'n t-earrach—air do Dhia snuagh a chuir leis, air gach luibh 's gach cráoibh, 'gan comhdach le duilleach uaine agus blàthaibh. Ach is iongantaiche gu mòr na so ìompachadh an anama! Ann an ìompach-adh tha grian air a cruthachadh a dhealraicheas tre linntibh na bith-bhuantachd; earrach an déigh nach tig gèamhradh—agus cráoibh air a suidheachadh a bhitheas gu sìorruidh a tighinn fo bhlàth ann am Pharras Dé.

I. *Air tùs thoir fainear co a dh'iompaicheas—gur e Criosd."* Dòirtidh mi a mach air tigh Dhaibhidh, agus air luchd àiteachaidh Ierusaleim Spiorad nan gràs agus nan athchuingean, agus amhaircidh iad airsan a lot iad." Tha an Spiorad Náomh a tighinn o'n cheart áoin, a bh'air a lot leis na tairngnean air a chrànn mhallaichte.

Tha e fior gu bheil an Spiorad Náomh ànns an Athair. Tha Iosa féin ag ràdh gu bheil e a tighinn a mach o'n Athair; agus ann an 2 Cor. ii. 11, tha e air a ràdh gu bheil e ànn an Dia mar a ta an t-anam ànns an duine, agus mar sin, a còmhnachadh o shìorruidheachd ànns an Athair, agus anns a Mhac. Gidheadh tha e fior. Gu'n d'thugadh an Spiorad do Chriosd leis an Athair. ' Oir, b'e deagh thoil an Athar gu'n còmhnuicheadh gach uile ìomlanachd ànnsan" (Col. i. 19). Fhuair e tiodhlac an Spioraid mar dhuais oibre; agus tha e freagarrach gu'm biodh an Spiorad aige san a bhàsaich a chum a thoirt do'n tì is àill leis, agus uime sin thubhairt e 'na chòmhradh deireannach r'a dheisciobluibh, "cuiridh mi èsan do 'ur n-ionnsuidh. Agus an uair a thig èsan, bheir e dearbh-shoilleireachd do'n t-sáoghal mu pheacadh" (Eoin xvi. 8).

1. Tha so a nochdadh do anmaibh a th'air an dùsgadh, co uaith a tha dearbhaidhean air peacadh a sruthadh. A bheil áon air bith an so air a dhùsgadh gu curam-anama? Bha thu mata air do throimh-lot, le saighead dearbhaidh-peacaidh. Féuch thainig an t-saighead, o làimh Chriosd. Is e Criòsd a thug a bholg-saigheid i. Is e Criòsd a bhuail a dh'ionnsuidh do chridhe i. Tha fuil a laimh oirre oir thainig i o laimh a ghráoil—o 'n laimh a bha air a tàirngeachadh ris a chrànn. Gabh so mata mar chinnteachd gu bheil Criosd aig iarraidh do thearnadh. Tha e nis a' buntuinn riut. No pìll uaith, no tarruing air ais an t-saighead. No leighis an lot gu fadharsach. Rach d'a ionnsuidh féin, agus a cheart lamh a lot thu slànuichidh i thu. "O Thighearn mar fhaigh mi sìth uat féin, deònaich nach faigh mi sìth o ni no neach air bith eile."

2. *Air dhuit dream eile fhaicinn air an lot mar so, buinidh e dhuit làmh Chriosd aideachadh ànns a chuis.* Bheir cuid a ghlòir a bhuineas da, do Mhinistear. Tha eas-urram mar so air a chuir air Emanuel beannaichte! Bha e air a ràdh mu Ralph agus Ebeneser Erscine, gu'n do chùm Dia ànn an tomhas mòr, air ais am beannachadh o 'n sáothair, do bhrigh gu'n robh iad cho àrd 's nach faiceadh am pobull Criosd os an ceann. Tha beagan de so nar measg féin. Gu'n robh an Tighearn a teagaisg dhuibh a bhi 'g amharc oscionn Mhinisteiribh ris an Fhear-sháoraidh ghlòrmhor, a tha 'marcachd air an each gheal—a tilgeadh a mach saighdean an dearbhaibh!

3. *Bi 'g ùrnuigh ri Criosd gu'n dean e so.* Ma dhoirteas e a mach an Spiorad, co a bhacas e? Cha 'n eil teagamh agam nach eil cuid dhibh a thainig an so an duigh, nach tigeadh idir no 'm biodh sìbh an duil gu 'n ìompaicheadh Criosd bhur n-anama. Tha eagal orm gu bheil cuid dhibh an so, a dhùin bhur suilean, agus a dhruid bhur clausan, agus a rinn bhur cridhe reamhar, air eagal gu'm biodh sibh air bhur n-ìompachadh, agus gu'n slànuicheadh Criosd sibh. Is gràin dhuibh na deòir, a tha iadsan a ta creidsinn ann, a sileadh, na h-ùrnuighean a tha iadsan a cuir suas agus an irioslachd. Ach ma dhoirteas Criosd a mach an Spiorad air an là-so, bithidh sibhse eádhon, air bhur taiseachadh—bithidh eádhon sibhse air bhur leaghadh, agus air bhur toirt gu bhi ag ràdh, "ciod is coir dhomh a dheanamh chum gu tèarnar mi" (Gniomh. xvi. 30).

Anns na h-amana ànns nach eil Criosd a dortadh a mach a Spioraid, cha bhi ach a bheag do thoradh a leantuinn sáothair Mhinisteirean. Tha iad mar gu'm biodh

iad a labhairt ris a gháoth no ri tonna na fairge. Ach air do Chriosd éiridh o righ-chathair, agus a Spiorad a dhortadh a nuas, an sin bithidh na meadhoinean is anfhainne cumhachdach, agus, "cha bhi 'm focal ann am focal amhàin." Bu lag an claidheamh cnàimh-peirceil na h-asail gu dáoine a thoirt fo chìs leis; gidheadh ànn an laimh Shamsoin, bha e cumhachdach. Mharbh e mile fear leis. Bu lag am bàll-airm crann-tabhuill, gu cuir an aghaidh famhair leis, agus gidheadh leis a bhàll-airm so, thilg Daibhidh clach leis an d'thug e air tuiteam sìos a dh'ionnsuidh na talmhainn. O bithibh ag ùrnuigh gu'm bi an crànn-tabhuill agus a chlach, an diugh an làimh an tì air an robh Daibhidh na shàmhla—gus an drùidh am focal air critheachaibh cruaidh dháoine, agus mar sin gu'm bi eádhon gaisgich ànn an seirbhis a pheacaidh air an toirt a dh'ionnsuidh na duslaich. O tha eagal orm, gu bheil mòran dhibh armaichte o mhullach ar cìnn gu bónn ar coise, an aghaidh focail Dé. Fáodaidh gu bheil cuid a magadh; ach O seallaibh suas a mhuinntir ionmhuinn ri gairdean Emanueil, tha èsan comasach air an neach is àirde nar measg ìsleachadh. Iarraibh air, gu'n doirteadh e a mach a Spiorad. Tha mi creidsinn gu'm fáod fior obair gràis toiseachadh ann am baile, 'am freagradh ùrnuigh áoin do phobull an Tighearna. Na'm biodh dáoine nar measg cosmhuil ri Noah, Iob, agus Daniel, dh'fháodamaid frasan do ghràs Dé fháotainn.

II. *Anns an dara ait bheir sibh fainear gu bheil Criosd ag iompachadh leis án Spiorad.*

1. *Spiorad nan gràs.* Is e Spiorad nan gràs e, do bhrigh gu bheil a theachd a dh' ionnsuidh an anama, agus gach ni a ta e deanamh ànns an anam o sháor

ghràs. Air dha teachd do 'n anam air tùs, cha'n eil e 'fáotainn dad ànn a tha 'ga thàlaidh. Tha e 'ga fháotainn mar na cnàmhan tioram ànn an gleann an taisbeanaidh—gun sgiamh, gun bheò-iarrtus air bith. Cha 'n eil ni 's mò do mhaise ànns an duine gu nàdurra, na tha ànn an cnàmhan duine màrbh, no ni 's mo do iarrtus airson gràis na tha ànn an closaiche. Seadh 's ànn a tha gach ni ànn a tha gràineachadh a' Spioraid. Tha èsan náomh; ach ànns a chridhe cha 'n eil e a fáotainn ach truaìllidheachd—agus anamiannan fuath-thoilltinneach. Tha èsan làn gràidh, ach anns a chridhe cha 'n eil e a fáotainn ach ceannairc agus fuath. Tha e na Spiorad éudmhor, ach ànns a chridhe cha 'n eil e 'fáotainn ach iodhoil, agus ìodhol-áoradh. Tha mi mar gu'm bithinn a' cluinntinn a' Spioraid ag ràdh mu thimchioll cuid agaibh, "carson a thiginn-sa a dh' ionnsuidh an anama-so; cha 'n eil e 'g iarraidh gu'n iompaichinn-sa e. Is àill leis a bhi mar a ta e. Is roghnaiche leis a bhi beò do anamiannaibh féin; agus carson uime sin a chuirinn trioblaid air? Leigidh mi leis. Stad stad a Spioraid bheannaichte! Thig, cha 'n ann a chionn gu' bheil iadsan 'ga d' iarraidh, ach a chionn gu bheil thu gràsmhor. Thig agus duisg suas na cnàmhan tioram-so, a chum gu'n gairm iad air ainm an Tighearna.

Tha fhios aig cuid a tha 'g'am' eisdeachd gur ànn mar so a thainig e do'n ionnsuidh, gu'n d' fhuair e nan ceannaircich iad, ach gu'n d' rinn e clànn umhail dhiubh. Carson mata, nach iompaicheadh e neach air bith eile, agus gu'n d' aom e do chridhe-sa! Tha cuid 'nar measg, agus thug dáoine thairis iad, air dhoibh a bhi beò fada ànns a pheacadh—o chionn fhada a brath

an Tighearna. Gidheadh na cailleamaid ar dòchas eadhon dhiubhsan! Is Spiorad sáor an Spiorad, agus thoir thusa uime sin, anam bhochd, cuireadh dha a theachd a' d' ionnsuidh.

2. *Spiorad nan athchuingean*—do bhrigh gu bheil e a teagaisg dhuinn a bhi ag ùrnuigh. Is gànn is urrainn sinn a radh mu 'n duine gu nadurra, gu bheil e 'g urnuigh idir. Tha coslas ùrnuigh aige, agus gairmidh e air Dia aig am trioblaid—ach "an gairm e air Dia gach àm" (Iob xxvii. 10). Cha 'n urrainn anam a th' air a dhùsgadh a bhi toilichte le coslas ùrnuigh; agus mar sin air do n' Spiorad teachd, cuiridh e duine a dh' ùrnuigh d'a rireadh. Chuir e Manaseh a dh' urnuigh. An làithibh òige lub e a ghlùn gu tric, aig glùn Athar diadhaidh; agus lub e a ghlun mar an ceudna do ìodhol-aibh—seadh do dhiabhoil, ach a nis air dò n' Spiorad teachd, tha e ag urnuigh d'a rireadh. Chuir e Pol féin a dh'urnuigh. Gun teagamh bha e 'g urnuigh aig cosaibh Ghamàlieil; agus ànns an t-Sionagog, agus ànns na sràidibh, "chum gu 'm faigheadh e glòir o dháoine." Ach a nis, air dha a bhi air a dhùsgadh le Spiorad Dhé, "*féuch tha e ag ùrnuigh.*"

An do theagaisgeadh dhuit ùrnuigh a dheanamh le Spiorad an Tighearna? Bha thu 'g ùrnuigh roimhe-so air sgàth coslais—no do ìodhalaibh,—ach an do chuir-eadh gu cathair tròcair thu leis an Spiorad Náomh? Ma thachair so, bi cinnteach gu'n do thòisich e obair 'na do chridhe. Ach mur do chuir,—mur eil thu air do chuir leis an Spiorad a dh'ionnsuidh na h-uaigneis, bi cinnteach gu 'm bheil thu fathast "ann an domblas na seirbhe, agus fo chuibhreach na h-éucorach" (Gniomh. viii. 23). Tha anam gun ùrnuigh, na anam neo-ìomp-

aichte—agus ro dhlù do 'bhi air a losgadh. Loisgidh cuid do dh'fhiodh, ni's ealamh na cuid eile. Tha cuid uaine agus cha ghabh e teine cho ealamh; ach glacaidh mìr tioram, teine gle ealamh. Tha anmanan gun ùrnuigh mar fhiodh tioram—tha iad ullamh airson an losgaidh.

III. *Anns an treas àit, thoir fainear co ris a tha 'n t-anam ag amhxrc, air da a bhi air iompachadh.*—"Amhaircidh iad airsan a lot iad." Ma tha Spiorad Dhé ag oibreachadh ànns a chridhe, bheir se e gu bhi 'g amharc ıi Criosd air a chéusadh; agus mar sin ge b'e ionad ànns a bheil e, is e so an cuspair air a bheil a shuil suidhichte. B'fheàrr le Sàtan neach a dh'amharc táobh air bith eile, na ri Criosd. Tha ìompachadh feallsach ànn. Ag amana tha Sàtan féin a cuir seòrsa cùraim air muinntir mo chor an anama, agus cuiridh e iad a dh'ionnsuidh Mhinisteirean—dh'ionnsuidh leabhraichean—a dh'ionnsuidh choineamhean no dhleasdanasan gu bhi foisneachadh ànnta. Leigidh e leo amharc ri ni air bith, no foisneachadh ann an ni air bith, ach ann an "crànn-céusaidh Chriosd." Is e an soisgeul,—soisgeul glòrmhor Chriosd, an áon ni a tha e 'folach. Ach air do n' Spiorad Náomh teachd, cha leig èsan leis an anam amharc ri ni air bith ach ri Criosd, agus èsan na áonar—Criosd agus esan air a chéusadh.

Ciod a tha anam, a ta mar so air a dhùsgadh, a faicinn ànns an t-sealladh-so?

1. *Tha e faicinn gu 'n do lot e Mac Dhé le pheacaidh.*—Tha so a toirt beachd eagalach dha air mòr olcas a pheacaidh. Cha sháoil an duine nadurra dad do'n pheacadh. Cha truime no iteag, bréug, no mionnan, air coguisibh cuid dhibh. Seadh ge d' bhiodh mìlltean

dhiubh na 'n luidhe air bhur coguisibh, cha mhothaichteadh sibh no'n eallach iad. Coidlidh tu gu sàmhach fo d'pheacaidhean uile. Ach no'm biodh do shùilean air am fosgladh gu Criosd agus èsan air a chéusadh fhaicinn, an sin, chitheadh tu gu' bheil am peacadh na eallach neo-chriochnach. O faic cha do cháomhain Dia a Mhac féin. Ge d' nach robh peacadh ànn, ach amhain gu'n robh e air a mheas dha; gidheadh, ciod a chorruich a bh'air a dortadh air! O ciod na saighdean leis an robh anam náomh air a throimh'-lot; Lot na tairgnean a lamhan beannaichte, ach O bha saighdean an Uile-Chumhdachdaich ag òl suas anama. An cáomhain Dia thusa mata, ma bhàsaicheas tu na d'pheacaidh féin—do ghnìomharra agus do cheart dheanadais féin!

A ris, thoir fainear, is e Criosd Dia. Is e an duine dhoilgheasan-so, an t-Athair siorruidh agus Prionnsa na sithe. Gidheadh faic mar a tha e a lùbadh fo'n eallach —mar a tha e ànn an Getsemane fo' bhàll-chrith—mar a tha fhallus mar bhráonaibh mòr fola—mar 'tha chnàmhan as an alt, agus a cheann prìseil air a chromadh sìos ànn an cruaidh ghleachd a bhàis. Cionnus a ghiulaineas tusa a tha na d' chnuimh a leithid so do chorruich. "An urrainn do chridhe fulang, no 'n urrainn do làmhan a bhi laidir, anns na laithibh anns am buin mise riut" (Esec. xxii. 14)? Amhaircibh ri Criosd —ri Criosd agus èsan air a chéusadh, agus deanaibh cáoidh. Cha bhris ni an cridhe ach sealladh do Chriosd, agus èsan air a chéusadh airson peacaidh.

2. *Chi an t-anam a th'air a dhùsgadh, air dha amharc air, gu 'n do lot e Mac Dhé le mi-creideamh.* Agus air do'n Spiorad, Criosd a nochdadh dha, craidhidh so gu goirt e. Cha sháoil an duine neo-ìompaichte ach beag do n' mhi-chreideamh; agus cha 'n eil e a cuir suim air

bith air, ged' a dhiult e Criosd mile uair. Shearmoinich ministeirean dha, gus a bheil iad sgìth a guidhe air pìlltinn agus a bhi beò. Sheas Criosd rè an là aig a dhorus, dh'fheith Dia air, agus ghiùlain e leis, agus gidheadh tha e fathast ceannairceach, cruaidh-chridheach. Ach air do 'n Spiorad an duine-so a dhùsgadh, chi e sealladh iongantach, eadhon Criosd air a chéusadh! Tha cuid a' radh O, rinn mise dimeas air an áon ghlòr-mhor-so. Cia minig a b'àill leis mu thional, ach cha 'n áontaichinn. Tha Dia air a bhi feitheamh orm re iomadh bliadhna. Tha Iosa re uine fhada a bualadh ag mo dhorus ach cha leiginn a stigh e, agus a nis tha eagal orm gu 'n do chuir e cùl, agus sin am feasd rium. Agus tha cuid dhibh a mothachadh *nach aill* leibh gabhail ris—tha bhur critheachan cruaidh, màrbh. Ach 's ànn is maisiche 'tha e ànn do shealladh mar a's mo tha do chridhe air a chràdh a chionn gu 'n do dhiult thu e. Cha 'n eil bròn air bith cosmhuil ris a bhròn a tha sruthadh o bhi ag amharc ri Criosd agus èsan air a chéusadh.

1. *Is bròn ro shearbh e.*—Am faca tu parantan a cáoidh bàis an cloinne—an céud ghin? Is bròn e nach gabh innseadh. So sàmhla air bròn na dréum a dh' amhairceas ri Criosd air a lot leò. Tha e fior gu bheil bròn cuid ni's mò, no bròn cuid eile, ach gidheadh tha searbhadas aig gach àon a dh' amhairceas ris.

2. *Is bròn áonarach e.* Tha e fior gu 'm fáod e bris-eadh a mach ànn an ionad air bith; agus tha mi don' bheachd, gu' bheil iad mearachdach a chuireadh bacadh air eadhon ànns an fhollais; ach gidheadh ìarraidh e an t-uaigneas—ìarraidh an t-anamsa a bhi leis féin maille ri Dia, no maille ri drèam a tha dh'áon ìnntinn ris. Tha Mr. Brainerd ag ìnnseadh dhuinn, air dha 'bhi searmon-

achadh Chriosd do na h-Innseanaich gu 'n d'fhoillsicheadh cumhachd Dhé gu h-iongantach. "Bha arsa èsan curam gach áon airson anama féin cho mòr, 's gur gànn a bha e a toirt neach air bith eile fainear. Bha iad 'na 'm faireachduinn féin cho áonarach, agus ged' bhiodh gach neach leis féin ànn am meadhoin fàsaich. Ge d' bha iad uile cuideachd, gidheadh bha gach àon ag urnuigh air leth leis féin."

O chairdean gràdhach, na 'n amhairceadh sibh airsan a rinn sibh a lot, bhiodh gach neach an so ànn an doilgheas anama gu bhi air fháotainn ànn. Féuch mata cia mar rinn sibh dimeas air anns na làithibh a chàidh seachad. An làthaibh 'ur n-òige, ànns a sgoil shabaid, 'n uair bha sibh 'n ar clann bheag, rinn sibh dimeas air! Seadh aig bòrd an Tighearna, far an robh e air a nochdadh céusda fa 'r comhair, rinn sibh dimeas air agus shaltar sibh fo 'r cosaibh e. An lot sibh as ùr an dìugh e—an cuir sibh na tairngnean a ris 'na làmhaibh—an t-sleagh na tháobh—an crùn sgitheich air a cheann? O stad a pheacaich; an lot thu mar so áon a tha gad' ghràdhachadh—am marbh thu prionnsa na beatha—an dean thu dimeas air an áon Slànuighear. Ma dhiultas tu an diugh e, fáodaidh nach faic thu e, gus am faic thu e a tighinn ànns na nèulaibh, agus "a ni thu cáoidh air a shon."

A phobull an Tighearna, cuimhnichidh gu'n do lot sibhse e, agus mar sin ithibh an t-Uan càisge maille ris na luibheanna searbha. Deanadh searbh chuimhne air peacadh nan laithean a bh' ànn, Criosd ni's prìseile dhuibh.

IV. *Anns a cheathramh ait tha tobar ri bhi air a faicinn ànn an Criosd air a chéusadh.*

Ni a chéud sealladh do Chriosd bròn oibreachadh ànns a pheacach. Ni an dara sealladh, gàirdeachas a ghintinn. Air do 'n anam amharc air tùs, cha'n fhaicear leis ach cuid do'n fhìrinn. Tha e 'faicinn corruich Dhé an aghaidh peacaidh—gu bheil Dia náomh—gu 'n dean e dioghaltas air peacadh—nach "sáor e air áon doigh an ciontach"—agus nach gabh tomhas air a chorruich. Ach air dha amharc a ris, tha e a faicinn a chuid eile do 'n fhirinn—gràdh Dhé do pheacaich chàillte, agus gu 'n d' ullaich e urras a tha sáor do na h-uile, agus tha so a lionadh an anama le gàirdeachas. Nach iongantach an ni e, gum bris sealladh do Chriosd an cridhe, agus gu 'n slànuich an ni céudna e! Ach tha e fior; ni sealladh do Chriosd a lot, agus ni sealladh do Chriosd a leigheas. Tha eagal orm nach eil aig cuid ach leth-shealladh do Chriosd, nach toir ach bròn a dh' ionnsuidh an anama. Tha mòran a tha màll gu bhi creidsinn na th' air a labhairt mu thimchioll Iosa. Cha chreid iad cho sáor 'sa tha e. Cha 'n eil iad a faicinn na firinn ghlòrmhor-so,—"gu' bheil Criosd air a cheusadh, sáor do gach peacach a th air thalamh,"—gu' bheil lànachd Chriosd, sáor do ná h-uile.

Ach 'n uair a tha an Spiorad Náomh a teagaisg neach bheir e làn shealladh dha do Chriosd—sealladh dhe, mar is e amhàin fireantachd an anama e. Nochdaidh e dha lotan Chriosd,—an tobar airson peacaidh agus neo-ghloine. O pheacaich a tha fo churam, thig agus faigh an sealladh-so do Chriosd! Thig agus faic tobair air fhosgladh, o chionn còrr agus ochd-ceud-deug bliadhna air Calbhari airson peacaidh agus neo-ghloine. "Cha 'n urrainn mi," tha thu ag ràdh," oir tha mo pheacaidh mòr." A bheil thu làn peacaidh agus neo-ghloine gun ni annad ach peacadh,—'na d'áon mheall peacaidh,

an cridhe, agus ànn an caitheamh-beatha? Féuch tobar air fhosgladh dhuit! Amhairc risan a th' air a lot, agus dean bròn, agus amhairc a rithist, agus dean gàirdeachas. Ach cha 'n urrainn mi, mi féin a ghlanadh, tha thu 'g ràdh. Is e ar freagradh, gur e "amharc airsan"—gur e sin glanadh, oir cha luaithe a tha 'n t-suil a dearcadh air, na tha a chulaidh shalach a tuiteam dhiot.

Uime sin tha 'n tobar-so air a fosgladh an so an diugh, an tigh Dhé. Aig ceann a bhuird-so, tha Iosa na sheasamh ag radh, "ge b'e neach leis an àill gabhadh e uisge na beatha gu sáor." A bheil thu deònach? A bheil thu 'g amharc risan a mhàin mar d' fhìreanteachd? Ma tha, thig mar so am fireantachd Chriosd gu bord an Tighearna, ànns a cheart uidheam a bhitheas ort ann an glòir. Suidh sios mata le d' shuil air an tobair, agus a' cuir mòr mheas air,—oir ciod a chomain fo nach eil thu dhàsan, a tha ga d' sháoradh o bhàs sìorruidh!

Tha cuid ànn, agus rachadh iad seach air an tobair a dh'ionnsuidh a bhuird. Thoir an aire O dhuine aindiadhaidh! An dàna leat suidhidh, agus eallach cionta do pheacaidh na luidhe ort? An dána leat beantuinn do'n aran-so, agus nach eil d'anam air a ghlanadh? Ma 's dàna craidhidh do dheanadas fathast gu goirt thu! Tha mi 'n dòchas gu bheil cuid a chuimhnicheas an là-so ànn an glòir; agus air an làimh eile tha eagal orm gu'n cuimhnich cuid eile e ànn an ifrinn.

# SEARMOIN XXVIII.

## BEAN LOT.

"Agus sheall a bhean 'na déigh o 'cùlthaobh agus dh'fhàs i 'na carragh salainn."—GEN. xix. 26.

CHA'N eil earrann do n' Bhiobull ni's féumaile gu teagaisg, no 'n cùnntas a th'againn mu Lot agus a theaghlach. Tha eachdraidh a bheatha féin a nochdadh gu soilleir, cionnus is ànn air eigin a thearnair am firean ; agus tha a chleamhnan a nochdadh cho soilleir sin, an doigh ànns am buinear ris an t-soisgeul le sáoghal foisneach mi-churamach. Tha a bhean na sàmhla orra-san a th'air an dùsgadh ach nach eil air an iompachadh—a thoisicheas air teicheadh o'n fhéirg a ta ri teachd, ach an déigh so uile a bhios càillte gu siorruidh—am feadh 'sa tha gniomh nan aingle a rinn gréim orra-san a bha deanamh moille, na shàmhla air tròcair rìoghail agus iongantach Iehòbhah, ànn a bhi tearnadh anmanan.

Aig an am so, tha mi rùnachadh bhur n-aire a threòrachadh a dh'ionnsuidh eachdraidh na mna, gu bhi 'nochdadh, gu bheil iomadh a th'air an dùsgadh gu bhi teicheadh o'n fheirg a ta ri teachd, a sealltuinn na'n déigh agus mar sin air an càll gu siorruidh.

I. *Tha iomadh a teiceadh fo ghéur dhusgadh coguis nadurra, ach air do so lughdachadh ànnta, tha iad a seall-tuinn air an ais, agus mar sin air an càll.*

Is ànn mar so a bha bean Lot. Cha robh i, gu léir, cosmhuil ris a chuid eile do mhuinntir Shodoim—tur mi-churamach a tháobh a h-anama—no coltach r'a cleàmhnaibh a mheas gu'n robh Lot a deanamh magaidh

orra. Bha ì fo fhior chùram, agus uime sin theich ì, agus gidheadh bha "a maitheas mar an drùchd moch, no mar nèul maidne a shiubhlas air falbh." Air do na h-aingle an toirt an táobh a muigh do'n gheata, thubhairt iad, "teich airson d'anama, na seall a'd'dhéigh, agus na stad sa' chomhnard uile; teich do'n t-sliabh air eagal gu millear thu." Agus am feadh a bha fuaim nam briathran eagalach-so nan cluasaibh, gun teagamh theich ì le mòr chabhaig. Rinn sin a thachair air an oidhche a chaidh seachad maille ris an dorchadas,—cùram a fir—earail dhùrachdach nan aingle, a coguis a dhùsgadh, gu teicheadh. Ach a nis dh'éug gláodh eagalach nan Sòdomach, dh'éirich a ghrian le 'dealradh maiseach mar a b'abhaist, air comhnardaibh Iordain; bha a clèamhna agus a càirdean, a tigh agus a máoin, fathast ann an Sòdom, agus mar sin bha a cridhe ànn mar an céudna. Theich a cùram maille ri dorchadas na-h-oidhche; agus chuir i roimpe gu'n toireadh i áon sealladh as a déigh, a dh'fhaicinn an robh am baile d'a rireadh air a sgrios. "Sheall ì na deigh o cùlthaobh, agus dh'fhàs i na carragh salainn."

Is ànn mar so a tha iomadh neach nar measg-ne. Air dhoibh a bhi fo' dhùsgadh coguis nadurra, tha iad a teicheadh, ach a chuid agus a chuid, tha 'n t-eagal a lùghdachadh—tha iad a sealltuinn air an ais, agus mar sin air an càll.

Tha cuid a dol troimh 'n t-sáoghal gun dùsgadh coguis air bith, agus gun dad a chùram a tháobh cor an anama.

1. Tha cuid coltach ri dáoine Shodoim, a ceannach 'sa reic, 'togail thighean no suidheachadh fhion-liosan—a pòsadh, no toirt am posadh—no cho gionaiche 'tháobh

an anamiannan, agus nach eil cluas aca do'n fheirg a ta ri teachd. Mar nach eil èsan a tha bualadh an ùird air an innean a cluinntinn an fhuaim a tha 'muigh, 'a bhrigh fuaim ùird féin ; mar sin, cha 'n eil iad sud a cluinntinn dad mu'n fheirg a ta ri teachd, oir tha iad cho chabhagach le 'n cuid féin gnothaichaibh.

2. Tha cuid coslach ri cleamhnaibh Lot. Tha 'n duine ud a tha cho géur, glice, ànn an nithe sáoghalta, a' smuaineachadh gur ànn a magadh a tha 'ministear. "Tha sinn ànn 'na 'n sùilibh mar neach a ta ri fanoid." Tha iad cho cleachdta r'a bhi faicinn chuilbheartan dháoine sáoghalta, agus gu bheil iad a cuir cealgaireachd as ar leth-ne mar an céudna. Agus 'n uair is urrainn dhoibh ministear mi-dhiadhaidh ainmeachadh, tha so 'gan deanamh cinnteach na 'm beachd. Tha na dáoine-so a smuaineachadh gu bheil ministeirean a gnàthachadh bhriathran cuidthromach, mar a chuireas dáoine eile áodach dubh orra aig àdhlacadh, gu bhi 'n deagh uidheamh, a réir an àma. Tha iad a smáoineachadh gu bheil Ministeirean a' cuir nithe eagalach 'na 'n searmoinibh, direach gu eagal a chuir air créutairean anfhann ; agus gu seòrsa iongantais a chuir air a mhòr chuideachd. Nis, cha tric le 'n leithide so do dháoine, dad a mhothachadh ànnta féin do dhùsgadh coguis ; theid iad gu ciùin sàmhach tre 'n t-sáoghal a dh' ionnsuidh siorruidheachd do dhòruinn.

3. Tha cuid eile na'n codal rè 'm beatha gu léir, fo' mhinistreileachd fhuar mhàrbh. Air do Dhia ànn am breitheanas focal fior-ghlan an t-soisgeil a thoirt air falbh, agus goinne arain agus uisge na beatha a chuir, tha an anama a fantuinn cruaidh agus neo-mhothachail. Seadh tha iad a fàs uaibhreach, agus ceannairceach an

aghaidh an t-soisgeil, dùnaidh iad an cluasan; cha'n èisd iad; an àite sin, is ànn a tha iad ga fhuathachadh. Mar so tha iad beò, agus a bàsachadh gun an dùsgadh a's lugha, agus gun fhios aca gu bheil iad càillte, gus a bheil iad ànn an truaighe ifrinn.

4. Ach tha cuid a mhuinntir sháoghalta a tha aig amana fo chùram a tháobh an anmanan. Tha iad le tinneas cunnartach, no bàs ànns an teaghlach, no le freas dal bagarrach-eigin, air an gluasad gu bhi teicheadh o'n fheirg a ta ri teachd. Aig an àm, tha iad treibhdhireach—cuiridh iad cùl ri peacadh—ri droch cómpanas—léughaidh iad am Biobull—ni iad ùrnuigh; agus tha iad mar gu'm biodh iad d'a rireadh a teicheadh a Sòdom. Ach cha 'n eil an cùram a leantuinn ach goirid. Tha e mar an driuchd moch, no néul maidne, a siubhal air falbh. Tha iad a risthist a soirbheachadh ánns an t-sáoghal, tha 'n t-eagal a lùghdachadh, tha iad a sealltuinn air an ais, agus mar sin càillte gu siorruidh.

Nach eil cuid an so a mhothaich a cheart ni a tha mi a nis ag ràdh! Nach eil cuimhne agad a bhi air do dhùsgadh le freasdal sonruichte—tinneas, no plaigh a bh' air tighinn don bhaile—no ni-eigin a thachair ànns an teághlach—agus mar sin thu bhi ro iarrtusach air teicheadh a Sòdom. O cia mòr am mùgha a bh' eadar thu ag an àm ud, agus an sáoghal aighearach mi chùramach! Cha b'e do bheachd gu'n robh ministeirean a magadh. Léugh thu do Bhiobull, agus chaidh tu air do ghlùnaibh gu dùrachdach a dh' ùrnuigh. Ach chaidh an stoirm a chuid agus a chuid seachad, dh' éirich a ghrian ort, agus an sin thòisich thu air a bhi 'ga mheas cruaidh ort a bhi cuir cùl ri cairdean—peacaidhean sòlasach—toilinntinn an t-sáoghail, agus fáodaidh arsa tusa, nach eagal

dhomh, agus nach tig fearg Dhé a nuas orm. Sheall thu air d' ais, agus an diugh tha thu cho cruaidh agus cho neo-ghluasadach ri carragh shalainn! "Cuimhnich bean Lot"—agus

Fòghluim an dà ni-so.

1. Gu bheil mòr eadardhealachadh eadar dùsgadh na coguis nàdurra, agus dùsgadh Spioraid an Tighearna. Cha do theich duine riamh a dh' ionnsuidh Chriosd a mhàin o dhùsgadh na coguis nadurra. "Cha tig áon neach a m' ionnsuidh-sa," arsa Criosd, "mar tarruing an t-Athair a chuir uaith mise e." O mata, iarr gu'n sáothraich Spiorad Dhé air d' anam.

2. Faic cho fad' 'sa ta thu o rìoghachd Dhé. Tha thu gu h-iomlan càillte. Cha 'n eil drùdhadh air bith air a dheanamh ort, le na tha thu cluinntinn. Cha ghuil thu, 's cha bhuail thu air d' uchd, 's cha theich thu ge d' tha dearbh chinnt' air a tabhairt duit, gu bheil thu na d' luidhe fo chorruich an Dé mhòir a chruthaich thu. An déigh so uile, cha ghluais thu céum gu teicheadh. O cia cho chosmhuil 's a ta thu ris a charragh shalainn ud—tha e ro choltach gu'm bi thu càillte gu sìorruidh.

II. *Tha mòran a theicheas a chionn gu bheil an cairdean a teicheadh, ach an déigh sin a sheallas air an ais, agus a bhitheas càillte.*

Mar so bha e maille ri bean Lot. De na h-uile ni a bha na mheadhon dùsgaidh dhi, tha mi a creidsinn gur e an ni bu drùitiche an cùram a chunnaic i air Lot. Mur biodh èsan fo chùram, cha 'n eil teagamh agam, nach biodh ise cho mi-chùramach ris a chuid eile d'a luchd-àiteachaidh a Bhaile. Ach air dhi amharc air a ghnùis-sa, agus air dhi fhaicinn, cho dùrachdachd 'sa bha e tagradh ri chlèamhnaibh, cha b' urrainn ise gun a

bhi mar an céudna fo chùram. Bha comhpairt aice dhe shoirbheachadh agus de dhèuchainnibh ànns na h-amana a chaidh seachd, agus cha robh i deònach cul a chuir ris. Dhlù-lean i ris, rinn i gréim air iomal áodaich, a rùnachadh a bhi tearuinte no càillte maille r'a fear. An so tha againn aignuidhean nàdurra a tha ro thaitneach r'm faicinn; ach tha eadar-dhealachadh eadar nàdur agus gràs. Thug gràdh nàdurra a Sòdom i, ach cha d' thug e go Sòar i, oir dh' amhairc i air a cùlthaobh, agus dh' fhàs i na carragh shalainn.

Tha sìnn a creidsinn gu bheil so fior mu iomadh ànns an tigh-so 'n diugh—a tha teicheadh, a chionn gu bheil an cairdean a teicheadh, ach an deigh sin a dh'amhairceas air an ais, agus a bhitheas càillte gu siorruidh.

Tha mòr éifeachd ann an eiseimpleir neach a th'air a dhùsgadh, gu bhi dùsgadh muinntir eile. Mar sin thubhairt Rut, air dhi dlù-leantuinn ri Naomi, "ge b'e táobh a théid thusa, théid mise." "Thubhairt mar an céudna nigheana Ierusaleim, air dhoibh a bhean-nuadh-phòsda fhaicinn an toir air fear a gràidh." "Cia an táobh a thionndaidh fear do ghràidh? agus iarraidh sinn e maille riut" (Dan. vi. 1). Tha e sgrìobhta gu'm bi e mar so ànns na laithibh deireannach, 'n uair "a ni deichnear gréim as uile chanainibh nan cinneach, air sgiort on ti a bhios na Iùdhach" (Sech. viii. 23)—ag ràdh theid sinn leat oir chualadh sinn gu' bheil Dia leibh. Bha e mar so 'n làthaibh Eoin baiste, air do mhòran do na Phàirisich, agus do na Sàdusaich, teachd a chum a bhaisdidh-san, "thubhairt e riu," a shiol nan nathraiche nimhe, co thug rabhadh dhuibh-sa teiceadh o'n fheirg a ta ri teachd (Mat. iii. 7).

Is drùiteach an ni, a bhi faicinn áon ghràdhaichte,

'ga cheangal féin ri fior phobull an Tighearna. Air dha cùl a chuir ri a sheann ionadaibh-tathaich, r'a sheann dhoighibh aimeadach — r'a sheann chompanaichibh; agus a toiseachadh air a Bhiobull a léughadh, agus air a bhi 'g ùrnuigh, agus a dol a dh' éisdeachd an fhocail le mòr aire; is sealladh so a ni mòr dhrùthadh air a chàirdean. Gun teagamh bithidh cuid dhiubh na aghaidh; oir thainig Criosd "a chuir na h-ighinne an aghaidh a màthair, agus bean a mic an aghaidh a màthair-cheile;" ach gidheadh tha cuid a bhios mar so air an dùsgadh gu bhi teicheadh a Sòdom.

Nach eil cuid an so a bh'air an gluasad gu bhi teiceadh, a chionn gu'm faca iad air tùs caraid-eigin a teicheadh? Nach eil bean ànn, a bheir a gluasad gu teicheadh maille ri a fear, ach a dh'fhas sgìth—a sheall air a h-ais, agus mar sin a tha coltach ri bean Lot? Nach eil neach air bith an so, a dh'fhàs cùramach air dha a bhi faicinn a chompanaich fo' chùram anama? Ghuil iad-san agus cha b'urrainn thu gun deòir a shilleadh maille riu. Mhothaich iad gu'n robh iad càillte agus car tachdain sháoil leat gu'n do mhothaich thu féin so mar an céudna. Bha iad dùrachdach ag iarraidh Slànuighear, agus dh'iarr thusa e maille riu. C'ait mata a bheil do dhù-rachd, agus do chùram a nis? Shiubhail e, "cosmhuil ris an drùchd moch, no nèul maidne." Sheall thu air d'ais agus tha thu a nis cho neo-mhothachail ri carragh shalainn.

Bha e ceart dhuit teiceadh maille riu—bha e ceart dhuit dlù-leantuinn riu; oir mar deanadh tu so, bhiodh tu gu cinnteach air do chruadhachadh; oir no'n cuir-eadh tu 'n aghaidh nan cuiridhean-so ciod leis an gabh-adh gluasad cuir ort. Bha e ceart dhuit teicheadh, agus tha so fathast ceart dhuit. Ach carson a shealladh tu

air d'ais? Tha iad sud a dol chum beannachaidh a shealbhachadh, agus carson nach rachadh tu maille riu? Tha iad a teicheadh o fheirg Dhé, carson nach teicheadh tusa mar an céudna! "Cuimhnich bean Lot." A bheil thu deònach a bhi gu sìorruidh dealaichte ris a mhuinntir sháorta? Mar eil, carson a dhealaich thu idir riu? Carson a choisg thu a chéud ghluasad ud, a bha ànn do chóm? O teich fathast, dlù-lean riu agus abair, "théid sinn gu cìnnteach maille riut."

III. *Anns an treas ait, tha cuid air a bheil, Dia féin ann an seadh a deanamh gréim, agus mar sin a th'air 'n gluasad gu bhi teicheadh agus gidheadh a sheallas air an ais agus a bhios caillte.*

Is ànn mar so a bha bean Lot. Bha cha'n e 'mhàin meadhoinean nadurra air an gnàthachadh, ach mar an céudna meadhon miorbhuileach, gu cabhag a chuir oire. Cha 'n e mhàin gu'n robh i air a gluasad le h-eagal, agus le eisimpleir a fir; ach bha i air a tarruing a mach mar an céudna le aingle. "Agus an uair a bha e deanamh moille, an sin rug na dáoine air làimh air, agus air làimh air a mhnáoi, agus air laimh air a dhithis nighean, air do'n Tighearn bhi tròcaireach dha, agus chuir iad e 'n táobh muigh do'n bhaile" (Gen. xix. 16). Bha i air a còmhnadh le Dia mar a bha a fear. Bha a làmh chumhachdach air a sineadh a chum a tearnaidh, agus thugadh i mar aithinne as an losgadh, ach féuch cha d'thugadh gu Sòar i; cha do thog an làmh-so i a dh'ionnsuidh didean an t-sléibhe. Rinn gràs ni-eigin air a son, ach cha d'rinn e na h-uile ni. Sheall i air a h-ais, agus dh'fhàs i na carragh shalainn.

'Sànn mar so a tha a chuis, 'tha eagal orm, a tháobh iomadh nar measg féin. Tha cuid mar gu'n deanta

gréim orra le Dia—a tha teicheadh, ach gidheadh a tha sealltuinn air an ais, agus a tha càillte—am feadh a tha cuid eile ànn mu nach eil coir air bith againn a ràdh gu 'n d'rinneadh gréim riabh orra, le Dia.

1. Tha cuid a tha beò ann an tur aineolas air an staid chàillte, agus a thagras air bónn an neochìontais féin aig a cheart àm anns a bheil 'm bàs a cuir a làimh fhuar orra. Tre aineolas tha cuid a tha deònach bàsachadh, agus breith a bhi air a toirt orra leis an lagh. Bha sìnn re ar beatha béusach arsa iadsan agus neo-lochdach agus cha 'n urrainn dhuinn a thuigsinn carson a thigeadh fearg Dhé a nuas oirnne. O chairdean ma 's e so bhur beachd, tha e soilleir nach robh sibh riamh d'a rireadh air bhur dùsgadh ; agus is e cumhachd Dhé amhàin is urrainn ar dùsgadh gu bhi teicheadh.

2. Tha cuid eile, a tha beò gach là gu mi-onarach, no a toirt ainme Dhé an dìamhanas—agus mar sin a gluasad ànn an comhairle nan aingidh. A chuid dhibh-sa a tha mar so, O bithibh cinnteach nach robh sibh fathast air bhur dùsgadh o shuas. Ma tha neach d'a rireadh fo' chùram mu staid anama, cuiridh e cul ri peacaidhean follaiseach.

3, Tha cuid eile a tha bith dhearmad mheadhoinean nan gràs—cuid nach léugh am Biobull ach ainmic, no nach léugh idir e mur léugh iad e air là an Tighearna. Tha cuid eil, nach eil ag ùrnuigh ach a nis agus a rithist—agus gun dad a dhùrachd an sin féin—cuid eile a tha mi chùramach mu thigh Dhé, toilichte le bhi tighinn air áon cheann do'n la—nach cuir iad féin gu dragh éiridh mu thràth, gu bhi deas airson tigh an Tighearna —a leigeas le na leisgeulaibh a's lugha an cumail air an ais—a chaitheas an là a' sràid ìmeachd,—a dol a dh'fhaicinn luchd eòlais, no do na ráontaibh ; agus mar

sin a mi-náomhachadh an là-so ni's mò no là air bith bile do'n t-seachduinn. O mhuinntir ionmhuinn, ma's ann mar so a tha sibhse, tha e soilleir nach d'rinneadh fathast gréim oirbh le gràs an Tighearna. Tha sibh cho màrbh, agus cho neo-mhothachail ri na clachaibh air a bheil sibh ag imeachd. Tha thu fathast ànn am meadhon Shodoim, agus fearg Dhé a' gabhail comhnuidh ort,

Ach tha cuid, agus tha sinn an dòchas gu'n d'rinneadh gréim orra le Dia, agus uime sin gu 'n do theich iad d'a rireadh. Tha comharraidhean orra a tha nochdadh so.

1. Tha beò-mhodhachadh aca air an staid chàillte. Tha iad a creidsinn gu 'n robh iad rè a chuid a chaidh seachad do 'm beatha na'n luidhe fo thròm chorruich Iehòbhah, an Cruithfhear. Tha iad a giùlain a chùram-anama leo; cia b'e táobh a theid iad, tha stòladh eadhon nan gnùisibh. An e so do staid-sa? ma's è, bha thusa air do dhùsgadh le Dia.

2. A ris, cha dàna leo so a dhol air an ais gu peacaidhean follaiseach do'n robh iad roimhe-so ciontach. Cuiridh iad cùl air bàll ri na mionnaibh—ris a bhraiduaigneach ris a chul-chàineadh. Dealaichidh iad ri 'n droch companaich, agus ri 'n cainnt shalach; oir tha iad a nis faicinn gu' bheil 'm bàs ànns a chùpan-so; agus uime sin cha dàna leo òl dhe ni's faide. 'N ànn mar so a tha thusa? Ma's ànn tha áobhar a bhi creidsinn, gu bheil thu d'a rireadh air do dhùsgadh.

3. Tha iad gu dichiollach a gnàthachadh mheadhona nan gràs, Tha iad a rànnsachadh nan Sgriobtuirean a là agus a dh' oidhiche—tha iad gu dùrachdach ag ùrnuigh; gun sgìos a feitheamh air ordiughean an t-soisgeil; cha 'n fhurasda leo fantuinn a tigh Dhé; ag

iarraidh Chriosd mar ionmhas foluichte—agus ag éisdeachd ri ainm, mar a chluinneas neach a th'air a dhìteadh teachdaireachd maitheanais. 'N ánn mar so a tha thusa? Ma 's ànn, tha e coltach gu 'n robh Dia tròcaireach do d'anam; gu 'n do ghluais e thu gu teicheadh a Sòdom, a chum gu 'm bìodh tu air do thearnadh.

Ach tha briathran ar bònn teagaisg a nochdadh, gu bheil iomadh a th'air an dùsgadh a sealltuinn air an ais agus mar sin air an càll. "Cuimhnich bean Lot." Thainig i 'mach a Sòdom agus gidheadh sheall i as a déigh agus dh'fhàs i na carragh shalainn. Bha i air a dùsgadh agus gidheadh cha robh i air a tearnadh. Tha áobhar eagail gu' bheil so fior mu iomadh nar measg.

1. Tha cuid a th'air an dùsgadh ach a tha toirt thairis dùil ri Criosd fhaotainn. Cuiridh iad a choire air Dia, nach d'fhuair iadsan sìth; mar so tha iad a sgur do bhi 'srìth gu dol a steach air a gheata chumhang; a sealltuinn air an ais, agus mar sin càillte.

2. Tha cuid a th' air an dùsgadh a smuaineachadh gu bheil iad a cheana tearuinte. Thréig iad ioma droch cleachdadh; tha iad gu dùrachdach ag ùrnuigh, agus air do'n cairdean so fhaicinn, tha iad do'n bheachd gu bheil iad a nis gu cìnnteach tearuinte, agus nach eil áobhar gu 'n teicheadh iad ni b'fhaide. Mar so tha iad ag amharc air an ais, agus a fàs mar charragh shalainn.

3. Tha cuid eile a th'air an dùsgadh a fàs sgìth d'a bhi ri dìchioll, ag iarraidh Chriosd. Tha iad a cuimhneachadh le tlachd air an seànn sòlasaibh—an seànn chompanas, maille ris a chridhealas, agus an t-socair fheòlmhor a bh'aca roimhe-so; agus tha iadsan mar an céudna a sealltuinn air an ais, agus air an càll.

*Abram focal ri anmaibh a th'air an dùsgadh.* Fáodaidh gu bheil cuid am éisdeachd fo làimh an Tighearna air an dùsgadh. Tha géur mhothachadh agaibh air bhur staid chaillte, chuir sibh cùl ri peacaidhean follaiseach, agus tha sibh a feitheamh gu riaghailteach air meadhonaibh nan gràs. Uime sin, tha áobhar a bhi creidsinn gu 'n d'rinn Dia gu tròcaireach gréim oirbh. "Cuimhnichibh bean Lot."

1. Fòghlumaibh uaithe nach eil sibh fathast air bhur tearnadh. Bha bean Lot air a toirt air làimh le aingil a Sòdom, agus gidheadh bha i càillte. Cha'n eil gach anam a th'air a dhùsgadh air a thearnadh. Cha'n eil thu air do thearnadh gus a bheil thu ànn an Criosd. Cha leòr gu' bheil thu a' teicheadh mur teich thu dh'ionnsuidh Chriosd. O féuch nach luidh thu sios gu codal—féuch nach amhairc thu air do chulthaobh. "Cuimhnich bean Lot." 2. Fòghluim nach eil Dia fo cheangal air bith thusa a thoirt a dh'ionnsuidh Chriosd. Cha d'rinn Dia ach áon chumhnant ri Criosd, agus ris-san mar cheann a shluaigh a tha ànnsan. Ach cha do cheangail se e féin air áon chor dhoibhsan a tha mach a Criosd. Fáodaidh nach toir e 'm feasd a dh'ionnsuidh Chriosd thu, agus gidheadh bithidh e gu brath ceart agus náomh. Uime sin no iarr slàint' mar gu'm biodh coir agad air slàinte, ach luidh sios aig a chosaibh, bochd, dìblidh, ag aideachadh àrd-thighearnais.

*Abram focal riusan a tha toiseachadh air a bhi dol air an ais.* Tha e na áobhar eagail gu bheil mòran a bh'air an dùsgadh gu bhi fo churam anama, a dol air an ais. 1. Chaill cuid dhibh ar mothachadh air bhur staid chàillte, agus tha sibh a nis do bheachd eile a tháobh na cuise. 2. Tha cuid eile dhibh air dol air bhur n-ais gu

bhur seann pheacaidhean—gu bhur seann chleachdaidhean—gu h-aràidh a bhi deanamh companais ri muinntir mi-dhiadhaidh—am feadh tha cuid, tha eagal orm, a toiseachadh air sgeig a dheanamh air a chùram fo'n robh iad uaireigin. 3. Tha cuid dhibh a th'air fàs ro-mhi-chùramach mu'n Bhiobull, mu ùrnuigh, agus mu mheadhona nan gràs. Aig an t-sacramaid fa dheireadh bha mòran air an robh coslas a bhi ag iarraidh Chriosd. C'ait a bheil iad a nis? Tha eagal gu'n d'fhàg an cùram iad, agus gu' bheil a mhòr-chuid diubh a dol air an ais.

"Cuimhnichibh bean Lot." 1. Cha sháor e thu, gu'n robh thu uaireigin fo chùram—seadh ge d' bhiodh tu fo' churam tre oibreachadh an Tighearna féin. Bha bean Lot air a toirt mar so gu bhi fo churam, 's gidheadh chailleadh i. 2. Ma sheallas tu as do dhéigh, tha e mi-choltach gu'm bi thu a rithist air do dhùsgadh. Amhairc air a charragh shalainn sin, a th'air còmhnardaibh Iordain; labhair ri cha chluinn i thu, éigh ach cha toir i fainear, earalaich oirre teicheadh o chorruich, ach cha ghluais i, tha i màrbh. Mar so bithidh tusa. Ma sheallas tu a'd' dhéigh; fáodaidh sinne labhairt ach cha'n èisd thusa, fáodaidh sinn èigheach ach cha toir thu fainear; fáodaidh sinn earalachadh ort teicheadh, ach cha ghluais thusa. "Ma philleas neach sam bith air ais cha bhi aig m'anamsa tlachd ànn" (Eabh. x. 38). "Agus thubhairt Iosa ris, cha'n eil neach air bith a chuireas a làmh ris a chrànn-araidh, agus a sheallas 'na dhéigh iomchuidh airson rioghachd Dhé" (Luc. ix. 62).

# SEARMOIN XXIX.

## ISRAEL SHONADH, AIR AN SAORADH LEIS AN TIGHEARN.

"Is sonadh thu O Israeil, co tha cosmhuil riut O shluagh a sháoradh leis an Tighearn, sgiath do chòmhnaidh, agus neach is e claidheamh do mhòrachd! Agus gheibhear do naimhde 'nam bréugairibh dhuit, agus saltraibh tu air an àitibh àrda."—Deut. xxxiii. 29.

So cuid do bhriathran deireannach Mháois, an duine le Dia. Bha e a nis céud agus fichead bliadhna dh'áois, agus cha d'fhàilnich a shùil, ni mò a thréig a neart e. Rè dha-fhichead bliadhna, threòraich e an sluagh troimh n fhàsach—a gabhail cùraim dhiubh mar a ni buachaille d'a thréud; agus a nis air dha a bhi gu'm fagail tha e 'gabhail cead diubh 'gam beannachadh. Bha e mar so na shàmhla air an t-Slànuighear, mu'm beil e air ìnnseadh gu'n d'thug e a dheisciobluibh a mach co fhad Betani, "agus thog e suas a làmhan agus bheannaich e iad" (Luc. xxiv. 50). Agus am feadh a bha e 'gam beannachadh dhealaicheadh riu e, agus thogadh suas gu nèamh e.

Air tùs fáodaidh sinn na briathran-so a ghabhail ànns an t-seadh litireil ànns a bheil iad a deanamh sgeòil air a bheannachadh a thug Máois do Israeil aig an àmsa. Air dha amharc air ais air slighe na fàsaich trid an do stiùradh iad, féuch cia mèud a mhaitheis a bha air a thaisbeanadh dhoibh le Dia. Chuimhnich e air a ghairdean chumhachdach, leis an robh iad air an toirt as an Ephid—mar a sgoilt e a Mhuir-Ruaidh, agus mar a bhàthadh an nàimhde ànn na h-uisgeachaih—mar a threòraich e iad san là ànn am meall neòil, agus san

oidhche ànn am meall teine—mar a rinn e uisgeachan Mharah milis, agus a thug e mana dhoibh o nèamh. Chuimhnich e mar a bhuaileadh leis a charraig agus a shruth na h-uisgeachan a mach—mar a thogadh suas a làmhan gu dol fodha na gréine, agus a bhuadhaich Israel air Amalec; agus mar a fhuair e 'n lagh o cheart làimh Dhé féin. Chuimhnich e mar an céudna, mar a thug e uisge as a charraig ag Meribah, agus mar a thog e an nathar anns an fhàsach; agus air dha mar so amharc air iongantasaibh nan da-fhichead-bliadhna a chaidh seachad, ànns nach d'fhàs an áodach sean—anns nach d'at an cosan le siubhal, cionnus a b'urrainn e gun am beannachadh a thoirt orra? Mhothaich e mar a thubhairt Balaam, "is beannaichte èasan a bheannaicheas tu, agus is malluichte èsan a mhalluicheas tu;" agus mar sin air dha dol o thréubh gu tréubh, a toirt beannachd air gach áon fa leth dhiu, tha e a co-dhunadh le' na briathraibh glòrmhor-so, "cha'n eil neach cosmhuil ri Dia Iesuruin."

Ach ànns an dara àit, tha na briathran-so air mhodh sàmhlachail, a nochdadh dhuinn beannachaidh Sluaigh Dhé ànns gach linn. Cha' n urrainn neach Sgriobtuire an t-Seann-Tiomnaidh a léughadh le déagh aire, gun a bhi faicinn, gu'n robh Israeil nan sluagh sàmhlachail—gu'n robh an teachd as an Ephid—an slighe tre'n Mhuir-Ruaidh, agus tre'n fhàsach, a dh'ionnsuidh tìr a gheallaidh, a sàmhlachadh na slighe-sin air a bheil Dia a sáoradh a shluaigh-taghta ànns gach lìnn, agus 'gan toirt do'n Chanaan nèamhaidh,—an fhois a tha feitheamh air sluagh Dhé. Uime sin ma tha dáorsa,—sáorsa, mi-chreideamh, naimhdean turusan agus stiùradh Israeil a dh'ionnsuidh am foise, sàmhlachail air

an doigh ànns a bheil Dia a buntuinn ri a shluagh, tha e ceart dhuinn beannachadh Mháois an duine le Dia a chàramh ri 'phobuill sáorta ànns gach lìnn.

"Is sonadh thu O Israeil, co tha cosmhuil riut O Shluagh a sháoradh leis an Tighearn, sgiath do chòmhnaidh, agus neach is è claidheamh do mhòrachd? agus gheibhear do naimhde 'nam bréugairibh dhuit agus saltraibh tu air an àitibh àrda."

Teagasg.—Tha Sluagh an Tighearna na'n sluagh sonadh do bhrigh gu bheil iad air an saoradh leis an Tighearna.

I. *Anns a chéud ait tha Israel nan sluagh sonadh do bhrigh gu bheil iad air an taghadh leis an Tighearn.*

1. Bha so fior mu Israeil o shean. Tha Máois ag radh riu, "cha do ghràdhaich an Tighearn sibh, ni mo a thagh e sibh a chionn gu'n robh sibh ni bu lionmhoire na sluagh air bith eile, oir is sibh bu teirce do gach uile shluagh. Ach a chionn gu'n do ghràdhaich an Tighearn sibh agus a chum gu'n gleidheadh e na mionnan a mhionnaich e d'ur n-aithrichibh" (Deut. vii. 7, 8). Tha ni iongantach an so nach tuig an sáoghal. Ghràdhaich e, do bhrigh gu'n do ghràdhaich e iad—cha 'n ànn a chionn gu'm b'fheàrr, no gu'm bu mho', no gu'n robh airidheachd aca thar cinnich eile, ach direach a chionn gu'n do ghràdhaich e iad. Is Rioghail, iongantach, do-thuigsinn an gràdh so! Uime sin "cha 'n ànn o'n ti leis an àill, no o'n ti a ruitheas, ach o Dhia a ni tròcair" (Romh. ix. 16).

2. *Mar an céudna, tha so fior mu fhior phobull an Tighearna ànns gach linn.* Tha Daibhidh ag ràdh; "is beannaichte èsan a thaghas tusa, agus a bheir thu am fagus duit" (Salm lxv. 4). Tha Criosd ag ràdh, "cha

do thagh sìbhse mise, ach thagh mise sìbhse." Tha Pòl ag ràdh, " beannaichte gu'n robh Dia eadhon Athair ar Tighearna Iosa Criosd, a bheannaich sinne leis gach uile bheannachadh spioradail, ann an ionadaibh nèamhaidh ann an Criosd ; a réir mar a thagh e sinn annsan mu'n do leagadh bunaite an domhain chum gu 'm bitheamaid naomha agus neo-choireach na lathair-san ann an gràdh" (Eph i. 3, 4). " Seadh a chairdean tha ar Dia-ne àrdthighearnail, agus uime sin ni e tròcair air an ti a's àill leis, agus an ti a's àill leis cruadhaichidh e " (Romh. ix. 18). Is fianuis gach creideach air so. A'bheil creideach 'an so an diugh ? Tha mi ga d' thogail mar fhianuis. Bha thu uair-eigin màrbh, mi-churamach a tháobh cor d'anama, bha thu sona maille ris an t-sáoghal mi-náomha, agus fo 'n mhallachd. Cionnus mata a theich thu o'n fheirg a ta ri teachd. An do dhùisg thu thu féin ? Cha do dhùisg, tha fhios agad gu cinnteach, na'n leagadh Dia leat, gu'n coidleadh tu gu toilleach gus an là 'n diugh, ag radh cosmhuil ris an leisgean, " fathast beagan codail beagan clo chodail, beagan fillidh nan làmh gu codal (Gnath vi. 10). Ach dhùisg e thu le fhocal, no le mhinisteiribh no le fhreasdalaibh, agus cha leigeadh e as thu gus an do ghláodh thu, " ciod is coir dhomh a dheanamh chum gu tearnar mi " (Gniomh. xvi. 30). Mar an céudna thugadh dhuit maille ri dearbhadh air peacadh, dearbhshoilleireachd air fìreantachd, agus fadheòidh fois o d'eagalaibh trid creideamh ànns an Tighearn Iosa Criosd. Agus cionnus a fhuair thu so ? An tu féin a choisinn e, no'n robh thu air do tharruing leis an Athair ? Tha fios agad gur e Dia a thug gu Iosa thu. " Esan air tus, a dhealraich solus á dorchadas," dhealraich e annadsa gu bhi creidsinn. Mar sin bha thu air do

thearnadh, " oir cha 'n urrainn do neach air bith teachd a dh'ionnsuidh Iosa mar tarruing an t-Athair e. O'toiseach gu deireadh, tha an obair o Dhia. Tre ghràs tha sinn air ar tearnadh, agus uime sin, " is beannaichte an duine a thaghas é, agus a bheir e am fagus."

Ach fáodaidh gu'n abair cuid gu bheil an teagasg-so a gluasad suas uabhair. Is e mo fhreagradh, gur i so a cheart teagasg a ta toirt an uabhair as a fhrèamhaibh—mar a tà e sgriobhta. " Co a tha deanamh eadar-dhealachadh ortsa o neach eile? agus ciod e a ta agad nach d' fhuair thu? A nis ma fhuair thu e, carson a ta thu deanamh uaill mar nach faigheadh tu e" (1 Cor. iv. 7). Abram ris a chreideach an so, amhairc timchioll orra-sa do 'n teaghlach do 'm buin thu a tha fathast gu'n Chriosd, agus gun Dia ànns an t-sáoghal. Feudaidh ur tusa an áon neach ànns an tigh, aig a bheil eòlas air, agus a tha gràdhachadh an t-Slànuighear. Co mata a rinn an t-eadar-dhealachadh? A bheil thu gu nàdurra dad ni 's feàrr no iadsan a th' air am fàgail. Carson uime sin a tha thu 'deanamh uaill. Amharc a rìs, air a choimhearsnachd ànns a bheil thu, chi thu misg, agus mi-náomhachd, agus neò-ghloine. Co mata a rinn an t-eadardhealachadh, ciod a b' fheàrr thu na iadsan mu'n d' thug Dia cridhe nuadh dhuit? cionnus mata a ni thu uaill. Amhairc a rìs agus faic mar a tha Papanaich, agus Cinnich an t-sáoghail na'n luidhe ànn an dorchadas, gun áon a dh' innseas dhoibh mu'n t-slàinte tha 'n Iosa. Amhairc air a chuid is mo do'n t-sáoghal a tha gun fhior sholus an t-soisgeil; innis dhomh co a rinn an t-eadar-dhealachadh agus abair an ion dhuit uaill a dheanamh? No, amhairc an táobh thall do'n t-sáoghal-so, agus féuch ionad na truaige, agus faic ànn an sin na h-aingle a

thuit, "air an coimhid ànn an geimhlibh sìorruidh fo dhorchadas, fa chomhair breitheanais an là mhòir" (Iud. 6), agus innis dhomh, co a rinn an t-eadar-dhealachadh, no ciod is feàrr thusa tháobh naduir no na diabhoil? Tha dáoine neo-iompaichte nan clànn do'n diabhol. Cha 'n eil anamiann ànn an cridhe 'n diabhoil, nach eil ànns gach cridhe neo-iompaichte, agus gidheadh chaidh Dia seachad orrasan agus sháor e thusa. Dhùisg e thu 'n uair a bha thu fathast ànn an staid naduir,—cho miosa ris an diabhol, agus dh' fhàg e muinntir eile. Dh' fhag e do choimhearsnaich—fáodaidh e bhi do chlann, agus dhùisg e thusa.

Nach iongantach,—nach diomhair an gràdh, gràdh taghaidh. Dh' fháodadh Pòl d'a rireadh a ràdh. "O doimhne sáoibhris aráon gliocais agus eòlais Dé, cia do-rànnsachaidh a bhreitheanais, agus do-lorgachaidh a shlighean" (Romh. xi. 33). A' bheil so mata 'ga do dheanamh àrdanach? Nach ànn a tha e toirt ort do cheann fholach ànns an duslach gu bràth! Ach aig an am chéudna nach eil e ga d' dheanamh sona? "Is sonadh thu O Israeil, co a tha cosmhuil riut O Shluagh a sháoradh leis an Tighearn."

Nach eil e ga d' lionadh le gàirdeachas, gu'n do ghràdhaich Dia thu mu 'n do leagadh bunaite an domhain?—gu'n d' thug e o shiorruidheachd do'n Mhac thu, gu bhi air do sháoradh leis. "Mu'n do dheilbh mi thu sa' bhroinn b' aithne dhomh thù, agus mu'n d' thainig thu mach o'n bholg, chuir mi air leth thu" (Ier. i. 5). Nach eil e toirt sòlais dhuit gu'n do gràdhaich Mac Dhé mar so thu, gu'n d' thainig e do'n t-sáoghal a' giùlain d' ainm' air uchd, gu'n do ghuidh e air do shon eadhon air an oidhch' sin ànns an robh e ànn an cruaidh ghleachd

anama. “Cha ’n eil mi ars’ esan a guidhe air an sonsan a mhàin, ach mar an céudna airson na muinntir sin a chreideas annam-sa troimh am focal-san” (Eoin xvii. 20). Uime sin, tha e toirt sòlais duit gu’n do smuainich e mar so ort, seadh agus gu’n do rùnaich e na fulangasan so a bhi air do shon-sa. O chlànn bheag cia mar a thogadh e bhur cridhe os ceann an t-sàoghail, oscionn a churaman—a chonnsachaidh suarrach,—a shòlasan salach, no ’n gleidheadh sibh an gàirdeachas a tha ’sna briathraibh-so. “Athair ghràdhaich thusa mi, mu’n do leagadh bunait an domhain.”

Sibhse nach eil a creidsinn, cha ’n aithne dhuibh-sa dad don’ ghàirdeachas-so. Is an-dànadas e ann bhur beachd, ceart mar a tha ’m Biobull ag ràdh d’r táobh, “na aoibhneas cha bhi comh-roinn ag coigreach” (Gnath xiv. 10). Uime sin, tha Criosd féin ag ràdh “cha chreid sibh do bhrigh nach ann do m’ cháoraich sibh.” Giùlanaibh leibh an ni-so,—ni a their gach creideach riut. “Bha sinne uaireigin mar a tha thusa, cho neo-mhothachail, cho mi-chùramach riut-sa. Rinn sinn fanoid air a cheart mhuinntir maille ris a bheil sinn ’nis nar n-áon ànns an Tighearn, ach dhuisg Dia sìnn, theich sìnn a dh’ ionnsuidh Chriosd, agus ànnsan tha sinn sonadh, “air dhuinn fios a bhi againn air ar taghadh” (1 Tes. i. 4). O gu’m b’ànn a bhitheas e mar so a tháobh gach neach ànn am eisdeachd, agus an sin tuigidh sibh brìgh nam briathran, “*O Israéil shonadh.*”

II. *Anns an dara’ ait tha Israel nan sluagh sonadh, do bhrigh gu bheil iad air am fireanachadh leis an Tighearn.* “Is e an Dia bith-bhuan do thearmuinn” (rann 27). “Sgiath do chòmhnaidh” (29).

Tha so fior do bhrigh gur e Criosd ar fasgadh agus ar

sgiath, agus is Dia Criosd. Tha e air a ràdh mu thimchioll,—"Anns an toiseach bha am Focal, agus bha 'm focal maille ri Dia, agus b'e am Focal Dia" (Eoin i. 1). A ris tha e sgriobhte, "tha do rìgh-chathair a Dhé gu sáoghal nan sáoghal; is slat-rìoghail ro chothromach slat do rìoghachd-sa" (Eabh. i. 8). Agus a ris, is ànn leis-san a chruthaicheadh na h-uile nithe a ta air nèamh, agus a ta air talamh, faicsinneach agus neo-fhaicsinneach, ma's àrd-chaithrichean iad, no thighearnais, no uachdaranachda, no cumhachda is ann leisan agus air a shonsan a chruthaicheadh na h-uile nithe, agus tha esan roimh na h-uile nithe, agus tridsan tha na h-uile nithe a' co-sheasamh (Col. i. 16, 17). A rìs tha e air a ràdh gur e, Dia os ceann nan uile beannaichte gu siorruidh (Romh. ix. 5). A ris thubhairt Tómas ris, "mo Tighearn agus mo Dhia." Agus uime sin is e, "Dia e air fhoillseachadh ànns an fheòil" (1 Tim. iii. 16). Emanuel "Dia maille ruinne." Is e Cruithfhear an t-sáoghail, Dia an fhreasdail, Dia nan aingle, agus is e so èsan a thainig a thearnadh nam peacach, eadhon an céud fhear!

Faicibh a nis cho chuidthromach 'sa tha'n teagasg-so, agus mar a tha comhfhurtachd agus gàirdeachas an fhìrean, air am bónntachadh air. Air tùs tha na h-uile nithe a tha Dia a deanamh coimhlionta, cha dhìobair e ann 'an ni air bith. Mar sin tha gach ni a tha Criosd a deanamh coimhliont', 's cha dhìobair Esan ann an ni air bith a ghabhas a fo's làimh. Ghabh e air corruich Dhé a ghiùlain an àite nam peacach. Bha a chridhe suidhichte air so o shìorruidheachd; oir mu 'n robh an sáoghal ànn, tha e sgriobhte "'gun robh a thlachd maille ri cloinn nan dáoine." Uime sin, ghabh

e ar nadur air—bha e, "na dhuine dhoilgheasan agus eòlach air bròn." O bhreith gu bhàs air a chránn-chéusaidh, bha nèul corruich Dhé air, agus gidheadh ghiùlain e an t-iomlan gu toileach "cia mar a ta mi, ars esan, air mo theannachadh gus an coimhlionair e." Bha cùpan corruich Iehòbhah air a chuir lom-làn na làimh, agus thubhairt e "an cùpan a thug m' Athair dhomh-sa nach òl mi e ?" (Eoin xviii. 11). Do bhrigh uime sin gur e Mac Dhé e, fáodaidh sìnn a bhi cinnteach gu'n d'fhuilling e gach ni bu choir do pheacaich fhulang. No'm b'aingeal e, dh'fháodadh gu 'n diobradh e ànn an cuid, ach do bhrìgh gur Dia e, cha 'n urrainn obair gun a bhi coimhlionta. Uime sin thubhairt e, "tha e criochnaichte," agus do bhrigh gur Dia e, tha cinteachd againn nach urrainn e bréug a dheanamh—gu bheil fhulangais coimhlionta, agus nach urrainn a féin no áon do phobull tuilleadh diolaidh a thabhairt no tha air a thabhairt a cheana leis-sa mar urras a shluaigh. 2. Ach ghabh e air mar an céudna ùmhlachd a thoirt do'n lagh an àite nam peacach. Bhris an cinne-dáoine lagh Dhé agus a nis cha 'n eil e comasach dhoibh air áon chor a choimhlionadh; agus uime sin b'éigin do Iosa, cha 'n e 'mhàin a bhagraidhean a ghiùlain ach mar an céudna aitheanta a choimhlionadh. Rè a bheatha gu léir b'e a bhiadh agus a dheoch toil Dé a dheanamh, agus do bhrigh gur e Mac Dhé e tha sinn cìnnteach gu'n d' rinn agus gu'n d'fhuiling e, na bha air agradh. Uime sin is i fhìreantachd fìreantachd Dhé, agus an lorg so tha gach peacach a chuireas an fhìreanteachd-so uime, ni's fìreanta na bhiodh e ge d' nach tuiteadh e—ni's fìreanta na aingle—cho fìreanta ri Dia fèin or tha a nis fìreantachd Dhé air a meas dha. "Co a chuireas coire sam bith as

leth dáoine tághta Dhé? Is e Dia a dh'fhìreanaich eas" (Romh. viii. 33).

A pheacaich mhi-churamaich is e so an Slànuighear a tha, agus a bha sinn a tairgse dhuitse—Emanuel a bha thu thuige so a saltairt fo d'chosaibh. Mheasadh tu na ni mòr e, no'n tigeadh an righ a bhàr a righ-chaithreach, —no'm buaileadh e aig do dhorus, ag guidhe ort beagan airgid a ghabhail uaith. Ach O cia mo gu mòr, an ni a tha 'n so? Dh'fhàg Rìgh nan Rìgh a rìgh chathair, bhàsaich e airson pheacach, agus tha e nis a bualadh aig do dhorus. O pheacaich mhi-chùramaich an cuir thu na aghaidh?

*Sibhse o th'air bhur dùsgadh,* so an Slànuighear a bha sinn a ghnàth a tairgse dhuibh—am fasgadh—a charraig a tha 'ga 'ur leantuinn. Tha thu fo chùram a tháobh d'anama, carson mata nach folaich thu, thu féin annsan. Na smuainich gu bheil thu' cuir urraim airsan, le bhi cuir an teagamh gur leòr fhuil agus fhìreantachd gu do chomhdach. A bheil e na urram do Dhia a bhi deanamh breugaire dheth—a bhi a cuir an teagamh an teisteis a thug e mu Mhac. O na cuir an teagamh e ni's faide. Am maireach fáodaidh tu bhi tuille 's anmoch. Teich mar neach ag a bheil ifrinn shiorruidh air a thoir, agus nèamh bhi-bhuan air thoiseach air. Glachd rioghachd nèamh le làmhachas-làidir. "Imichibh a steach air an dorus chumhann, oir is farsuinn an dorus, agus is leathan an t-slighe, a ta treòrachadh chum sgrios, agus is lionmhor iad a ta dol a steach oirre" (Mat. vii. 13).

Agus sibhse a ghabh fasgaidh ànns an t-Slànuighear! ribhse their mi, "is sonadh thu O Israeil co a tha cosmhuil riut O shluagh a sháoradh leis an Tighearna." "Is e an Dia bith-bhuan do thearmunn," co chuireas

eagal ort. Fan ànn. An àm a bhuairidh tha Satan a ghnath ag oidhirpeachadh do tharruing uaithe. Their e riut, an e Criosd da rireadh Dia? A bheil obair criochnaichte—am fáod peacach e féin fholach ànn—an gabh e ris a pheacach chul-shleamhnach? Ach O na tilg thusa air falbh do dhòchas, dlù-lean ris agus mar sin bithidh an Dia siorruidh na thearmunn dhuit. Fáodaidh, aig uair a bhàis, gu 'm bi an gleann gle dhorcha, gu'n càill thu do dhearbhachd air do choir ànn, agus gu mothaich thu, thu féin cho falamh agus gu'n abair thu, tha na nithe-so uile 'na m'aghaidh. Gidheadh mar pheacach càillte millte, rach thusa d'a ionnsuidh; co dhiubh a chreid thu roimhe so, no nach do chreid, abair ris tha mi a creidsinn a nis O Thighearna. Mar sin bithidh solus agad aig àm an fheasgair agus bàsaichidh tu, agus an Dia bith-bhuan mar thearmunn agad. Air dhuit do shuilean a dhùnadh air an t-sáoghal-so, fosglaidh tu iad air sáoghal eile far nach bi teagamh no eagal no bàs.

III. *Anns an treas ait' tha Israel na 'Shluagh sonadh do bhrigh gu bheil iad air an náomhachadh le Dia.* "Fuidh tha na gáirdeana siorruidh," "agus neach is e claidheamh do mhòrachd."

Anns a chaibideil roimh-so tha Dia 'ga choimeas féin ri iolaire a tha giùlain a h-àlaich. "Mar a charaicheas iolair suas a nead, a dh'ìtealaicheas i os ceann a h-àlaich, a sgáoileas i mach a sgiathan, a ghabhas i iad, a ghiùlaineas i iad air a sgiathaibh. Mar sin threòraich an Tighearn na áonar èsan, agus cha robh Dia coigreach maille ris (xxxii. 11). Agus a ris tha Isaiah ag ràdh, "nan àmhghar uile bha esan fo àmhghar; agus rinn aingeal a làthaireachd an tearnadh, ann an gràdh agus

ànn an iochd rinn e an sáoradh, agus dh'iomchair e iad agus ghiùlain e iad re nan uile làithean o shean" (Isa. lxiii. 9). A ris tha e air a ràdh ànn an cosamhlachd na cáora chàillte, "air dha a fáotainn cuiridh e air a ghuaillibh i le gàirdeachas" (Luc. xv. 5), a cheart ni a th'air a ràdh ànns na briathraibh, "fuidhe tha na gáirdeana siorruidh," agus a ris, "neach is e claidheamh do mhòrachd."

Air do neach creidsinn ann an Iosa, air ball bithidh e ag iarraidh gluasad gu náomha. Cho luath 'sa tha e a mothachadh sìthe an anama a fhuair maitheanas tha e aig an àm chéudna a mothachadh eagail peacaidh. Thainig mi ars' esan a dh'ionnsuidh Chriosd ànns a bheil fois agam, ach gidheadh tha eagal orm nach bi mi comasach air aideachadh fa chomhair dháoine. Tha mi a nis a'faicinn gu bheil an sáoghal a'm' aghaidh, gu bheil ànns gach ni, buaireadh a chum peacaidh, agus tha eagal orm gu'n teid mi air ais do'n t-sáoghal. Tha eagal orm gu'm bi mi fathast air mo ribeadh. Cionnus a chuireas mi an aghaidh mo chompanaich;—agus Satan, cionnus a chuireas mi 'na aghaidh-sa?

Is e so an t-àm d'a bheatha ànns a bheil an creideach a deanamh mòran do rùintean maith 'na neart féin. No 'm b'urrainn mi, ars' esan, comunn an t-sáoghail a sheachnadh, agus fantuinn a slighe a bhuairidh, cha b'fhada gus am bithinn náomh; ach nochdaidh Dia dha nach ann na neart féin a choisneas e so. Bıisear gu leir a dheadh rùintean, agus siubhlaidh iad air falbh roimh bhuaireadh, mar a dh' fhuadaicheas gáoth air falbh a cheothaich. Mar sin suidhidh e sios, agus guilidh e os ceann aingidheachd a chridhe, ag radh, "och is duine truagh mi, cò a sháoras mi o chorp a bhàis-so."

Ma tha aon dhiubh so a nis 'gam' eisdeachd ceadaichibh dhomh doigh eile a mholadh dhuibh, agus doigh ni's ro oirdheirc. Cuiribh sibh féin ànns na gáirdeanaibh siorruidh. Air don pheacadh a bhi strìth ribh—air don t-sáoghal a thighinn oirbh mar thuil—air do bhuaireadh a thighinn gu h-ealamh oirbh, taicibh sibh féin ris a Spiorad uile-chumhachdach, agus bithidh sibh tearuinnte. Tha'n leanabh a th'air a chuir air làr gu coiseachd air, air do chosan faillneachadh fodha, air ball 'ga thoirt féin suas do gáirdeanaibh a mhathar? Cha'n urrainn e dol leis féin, agus mar sin tha e deònach gu'm biodh e air a ghiùlain. Dean thusa air a mhodh chéudna O leinibh Dhé. Thug Dia creideamh dhuit chum dlù-leantuinn ri Criosd mar d'fhìreantachd, agus mar sin fhuair thu sìth na dream a dh'fhìreanaicheadh. Bi guidhe mata gu'n toir Dia dhuit maille ri so, creideamh gu bhi ag earbsa as amhàin airson neart—ga d'thoirt féin thairis do na gáirdeana siorruidh. Rach agus fòghluim ciod a tha so a ciallachadh, gur e Iehòbhah ar fìreantachd, Iehòbhah ar bratach. An sin amhàin tuigidh tu ciod a th'air a chiallachadh leis a bheannachadh-so. "O Israeil shonadh, co a tha cosmhuil ruit O shluagh a sháoradh leis an Tighearna."

Ach tha thu 'g ràdh cha'n eil mi a faicinn, no a cluinntinn, no a mothachadh a Spioraid, agus cionnus a chuireas mi mi féin 'na gàirdeanaibh? Freagradh. Is e iomradh a Bhiobuill mu obair a' Spioraid, "gu' bheil a gháoth a seideadh far an àill leatha agus tha thu a' cluinntinn a fuaim, ach cha'n eil fhios agad cia as a tha i teachd, no c'ait a tha i dol, is ann mar sin a tha gach neach a th'air a bhreith o'n Spiorad" (Eoin iii. 8). Cha'n eil thu a faicinn na gáoithe, no cionnus a tha i a

seideadh, ach gidheadh tha thu a sgáoileadh an t-sùil gu glacadh, gus am bi an lóng air a giùlain thar chuantaibh, gus a chaladh bu mhiannach leat. Mar sin ge d' nach tuig thu cionnus a tha 'n Spiorad ag oibreachadh, gidheadh taic thu féin ris. Ge d' nach eil thu 'ga fhaicinn creid ànn, agus mar sin gheibh thu gàirdeachas —bithidh tu air do ghiùlain thairis air tonnaibh garbh an t-saoghail-so, do chaladh na foise. Faic a rìs, ged nach aithne dhuit cionnus a tha 'n t-uisge ag éiridh suas ànns an tobair, gidheadh theid thu le do shoitheach d'a h-ionnsuidh, agus bheir thu air ais lan è. Mar sin, earb as an Spiorad; ge d' tha e neo-fhaicsinneach tarruing uaith as ùr fa chomhair gach là. Rach gu dàna chum tobraiche na slàinte agus tarruing uisge le áoibhneas, oir tha e sgriobhta ma tha tart air neach air bith, bheir mise dha ri òl. "O Israeil shonadh, co a tha cosmhuil riut!" Bithibh do dheadh mhisneach, "air dhuinn a bhi dearbhte as an ni so féin, eadhon an ti a thoisich an deadh obair annaibh, gu'n coimhlion e i gu là Iosa Criosd" (Philip. i. 4).

Ach O anam gun Chriosd, cha'n eil gealladh air bith agadsa. Tha uile ghealllana Dhe ànnsan. Mach a Criosd cha'n eil gealladh air bith—no ni, ach corruich. Fodhaibhse cha'n eil na gáirdeana sìorruidh, tha sìbh collaidh gun an Spiorad a bhi agaibh. Cha'n eil seòrsa peacaidh do nach eil sibh buailteach—peacanna r'an ainmachadh, a chuireas oilt air muinntir. Cha do gheall Dia do ghleidheadh uatha. Cha'n eil an Spiorad agad. Cha'n eil gràdh agad do Dhia, cha'n urrainn dhuit obair mhaith a dheanamh, ach amhàin peacadh. O anamanan bochda, a tha fathast air an t-seann fhréumh, ciod ach droch thoradh a ghiulainear leibhse do'n deireadh

am bàs. Rach, rach, agus dean bròn os ceann do staid thruaigh, agus guidh air Dia gu'n cuir e thu maille ri Israel shonadh a th'air an taghadh, air am fìreanachadh, air an náomhachadh, agus air an sáoradh leis an Tighearn.

---

## SEARMOIN XXX.

### CHA'N AILL LEIBH TEACHD A M'IONNSUIDH-SA.

"Gidheadh cha'n àill leibh teachd a m'ionnsuidh-sa, chum gu'm faigheadh sibh beatha."—Eoin. v. 40.

Nach iongantach agus nach brònach an ni e, air do Shlànuighear a bhi air a thairgse, comasach air an t-sáoghal uile thearnadh, gu bheil cho beag a teachd d'a ionnsuidh. Na'm biodh bàta, mòr gu leòr, gus an t-iomlan dhiubh a thearnadh a bh'air lóng a bha dol fodha, air a chuir a dh'ionnsuidh na luinge, agus gu'm pilleadh e air ais le leth na h-aireamh, nach feòraicheadh tu le mòr chùram, carson nach robh a chuid eile dhiubh air an tearnadh. Mar sin air do Chriosd a theachd a thearnadh an dream a tha càillte agus gidheadh gu bheil a chuid is mo càillte, buinidh e dhuinn a cheist a chuir carson nach eil tuilleadh air an sáoradh. Is e ar freagradh "cha'n àill leibh teachd a m'ionnsuidh-sa chum gu'm faigheadh sibh beatha."

Teagasg. Tha peacaich air an càll, cha'n ann a bhrigh ni sam bith a ta ànn an Criosd, ach a bhrigh ni-eigin a tha annta féin. Cha tig iad a dh'ionnsuidh Chriosd a chum gu'm faigheadh iad beatha.

I. *Air tus, nochdaidh sinn nach ann, a brigh ni air bith a ta ànn an Criosd, a ta peacaich air an càll gu siorruidh.*

1. Cha 'n ànn a chionn nach eile Criosd làn chomasach air an sáoradh eadhon gach aon diubh, a tha peacaich air an càll. Tha 'm Biobull gu léir a nochdadh, gu bheil Criosd làn chomasach air an t-sáoghal uile a thearnadh—sin ri ràdh gu'm biodh an sáoghal gu leir air a thearnadh, na 'n tigeadh an sàoghal a dh'ionnsuidh Chriosd. "Féuch Uan Dé a ta toirt air falbh peacaidh an t-sáoghail" (Eoin i. 29). Cha 'n eile so a' ciallachadh gu bheil peacaidh an t-saoghail uile a nis air an toirt air falbh. Tha e soilleir nach eil am peacaidh air am maitheadh do 'n t-sáoghal uile aig a cheart àm-so.

1. Oir cha 'n eile an sáoghal uile air a thearnadh. (2) Tha Dia ag gairm pheacach ànns gach cearna gu aithreachas; agus is i a chéud obair a tha 'n Spiorad a deanamh, a bhi toirt dearbhaidh air peacadh—an t-eallach tròm fo' 'm beil gach anam gun Chriosd na luidhe. (3) Tha maitheanas a ghnàth co-cheangailte ri 'bhi a creidsinn. Air dhoibh an duine a bha tìnn leis a phairilis a thoirt a dh'ionnsuidh Iosa agus air dha an creideamh fhaicinn, thubhairt a ri fear na pairilis, biodh deadh mhniseach agad a mhic, a ta do pheacanna air am maitheadh dhuit" (Mat. ix. 2). "Creid ànns an Tighearn Iosa agus tearnar thu." Mar sin tha 'm Biobull a teagasg gu 'n d'fhuiling Criosd am bàs airson pheacach, agus gu bheil coir aig gach áon a ta na pheacach a theachd d'a ionnsuidh.

Tha e soilleir gu bheil Criosd comasach air na h-uile a thearnadh, do brìgh gu bheil e comasach air neach air bith a thearnadh. Oir ma tha e comasach air áon pheacach a thearnadh, tha e comasach air an tearnadh

uile. Cha b'e bha na cheist air Dia—tha mi labhairt mar dhuine—cionnus a ghabhadh e ri mòran pheacach ach cionnus a ghabhadh e ri áon. Agus ma tha a cheist-so air a fuasgladh ann an Croisd a tháobh áoin pheacach, tha i air a fuasgladh a tháobh nan uile a tha na'm peacaich. Ma dh' fháodas aon pheacach a theachd a dh' ionnsuidh Dhé ann an Criosd agus sìth fháotainn freagarrach ri glòir ceartais, tha e soilleir gu 'm fáod an t-iomlan diubh teachd; oir ma's leòr Criosd airson Abeil, is leòr e airson gach neach a thig na dhéigh. Ma dh'fháodas áon ghaduiche amharc ris aig uair a bhàis, fàodaidh iad uile. Ma dh'fháodas fear-coimhead a phriosain agus e air chrith, creidsinn ànn, fáodaidh gach peacach eile air a bheil eagal, an ni-so a dheanamh mar an céudna. Bithidh muinntir a connsachadh mu a leithid so do phunc, ach ma bhàsaicheas sìbh gun Chriosd, an sin chi sibh tuilleadh agus anamoch, gu'n robh pailteas ruim fo sgiathaibh Chriosd air bhur son, ach nach b'àill leibh.

2. A ris, cha 'n ànn a chionn nach eil Criosd deònach air na h-uile a thearnadh, a tha peacaich air an càll. Tha am Biobull gu h-iomlan a nochdadh gu bheil Criosd deònach, agus dian-iarrtasach air peacaich a thearnadh. Bha 'm baile dion o shean na shàmhla air Criosd, agus bha mar is cuimhneach leibh, a gheatachan fosgailte a là agus a dh'oidhche. Bha gáirdeana Chriosd air an sìneadh a mach air a chrànn-chéusaidh, ni a tha sàmhlachadh cho deònach 'sa tha e gus na h-uile a thearnadh mar a thubhairt e féin, "agus mise ma thogair suas o'n talamh mi, tairnidh mi na h-uile dháoine am' ionnsuidh" (Eoin xii. 32). Bu daingean a bha a ghàirdeana air an tairngeachadh ris a chrànn, ach is daighne na sin, a

tha iad a nis air an tairngeachadh le gáol agus truas, gu bhi sìnnte mach chum gabhail ri peacaich chàillte.

Cha'n eil cion-toile air Iosa Criosd. Air do mhuinntir a bhi iarrtasach air ni air bith a dheanamh, ni iad gach ni a tha na 'n comas, a chum a chiomhlionadh. Is ànn mar so a rinn Criosd, "ciod tuilleadh ars' èsan a ghabhadh deanamh ri m'fhion-lios nach d'rinn mi ànn" (Isa. v. 4). Agus ma tha iad ro-iarrtasach bheir iad an oidhirp a rìs agus a rìs. Is ànn mar so a rinn Criosd. "A Ierusaleim, a Ierusaleim a mhàrbhas na fàidhean, agus a chlachas an dréum a chuirear a d'ionnsuidh, cia minig a b'àill leam do chlànn a chruinneachadh r'a chéile, mar a chruinnicheas cearc a h-eòin fo' a sgiathaibh agus cha b'àill leibh! Agus ma tha iad anabarrach iarrtasach, bithidh mòr dhoilgheas orra mur teid leò. Mar so bha Criosd. "Agus an uair a thainig e am fagus chunnaic e am baile agus ghuil e air a shon" (Luc. xix. 41). Seadh fulingidh dream a tha ro dheigheil, cràdh, a roghainn air an ni a thoirt thairis. Mar so rinn Iosa, thug am buachaille maith anam airson nan caorach. Uime sin ma bhios sibh càillte cha 'n ànn a chionn nach eil Iosa toileach gu 'm biodh sibh air bhur tearnadh.

*Focal ri anamanan a tha fo chùram.* Nach iongantach gur iad so a's mò a chuireas an teagamh gu bheil Criosd deònach air an tearnadh, agus gur iad bu lugha, bu choir a chuir an teagamh. Ma tha e deònach anam air bith a sháoradh tha e deònach 'n t-anam "a tha fo throm eallach!" Thoir fainear an dàll o Iericho a bha 'g iarraidh na déirce. Bha e cosmhuil riutsa dàll agus dìblidh agus ghláodh e, "Iosa mhic Dhaibhidh dean tròcair orm." Agus air do'n chuideachd iarraidh air a bhi na thosd, is ànn is mo a ghlàodh e ris. Nach robh Iosa

deònach air an duine-so 'sháoradh? Bha gu cìnnteach oir sheas e agus agus dh'aithn' se e a bhi air a thoirt am fagus, agus thubhairt e ris shlànuich do chreideamh thu. Tha e cho deònach a nis 'sa bha e riamh. Eigh ris, agus ge d' theireadh an sáoghal bi a'd' thosd éigh thusa nis dùrachdaiche ris.

*Focal riusan tha mi-churamach.* Their thu fáodaidh gu bheil Criosd na Shlànuighear toileach do mhuinntir eile, ach ciod an cinnteas a th'agam gu' bheil e mar so do m' tháobh-sa? Amhairc ris mata na shuidhe an sud aig tobair Shamaria, a dearbhadh peacaidh air a mhnaoi ud, agus ga toirt air a h-ais d'a ionnsuidh féin. Tha e mar so dhuitsa an diugh; agus ma bhàsaicheas tu cha'n ànn a chionn nach eil Criosd deònach do thearnadh. Tha e deònach air na h-uile thearnadh, agus an toirt gu eòlas na fìrinn. Tha e tagradh riut ag radh, "Pìll, Pìll carson a bhàsaicheas tu."

II. *Anns an dara ait nochdaidh sinn áobharan airson nach eil peacaich a teachd a dh'ionnsuidh Chriosd.* Cha 'n àill leo. Is ànn aca-sa 's cha'n ànn aig Criosd a tha a choire.

1. Is e aineolas air Criosd aon áobhar a tha bacadh pheacach o theachd do ionnsuidh. Chum so na h-Iudhaich uaith. "Air dboibh bhi aineolach air fìreantachd Dhé, agus ag iarraidh am fìreanteachd féin a chuir air chois, cha do striochd iad do fhìreanteachd Dhé" (Romh. x. 3). Tha so fior mar an céudna a tháobh iomadh peacach 'an so 'n diugh. Cha tig iad gu Iosa do bhrìgh nach aithne dhoibh e. Tha aineolas cuid a cuir mòr iongantas orm—dréam a tha bliadhnaichean fo éisdeachd an fhocail, agus aig nach eil fios fathast co e Criosd. Tha iad nan tur choigrich dha. Tha cuid ànn,

agus cha 'n aithne dhoibh, co as a thainig e, no cait a' bheil e dol, co chuir a dh'ionnsuidh an t-sáoghail è carson a thainig e, no a dh'fhuiling e. Tha cuid eile ànn aig a bheil eòlas na litreach, ach aig nach eil a bheag a dh' eòlas slàinteil air Criosd. Cha'n aithne dhoibh, a mhaise, no cho freagarrach 'sa tha e mar Shlànuighear dhoibh, agus uime sin cha 'n àill leo teachd d'a ionnsuidh. Air do fhras uisge tuiteam cha rachadh tu fo fhasgadh, mar biodh fhios agad gu'n robh fasgadh ànn. Agus na 'm biodh tu beò aig àm na tuile, na 'm biodh tu aineolach air an airc no air a féum, cha rachadh tu d'a h-ionnsuidh; 's ànn mar so a tha e tháobh cuid aig an àm-so. Tha cuid ànn agus cha 'n eil eadhon eòlas litireil féin aca air Criosd, agus uime sin, cha 'n àill leo-san teachd. Cuid eile, agus ge d' tha eòlas litireil aca, gidheadh cha d'thainig iad gu bhi a tuigsinn am féum air, agus uime sin cha 'n àill leòsan teachd chum beatha fháotainn.

O mhuinntir ghràdhaichte no bithibh aineolach air, tha mi guidhe oirbh. Siribh e mar airgeod, agus mar a shireas neach airson ionmhas foluichte. No abair, tha mi tuilleadh is sean chum fòghluim. Is urrainn do n' Spiorad do theagaisg. Gabhaidh e do nithe Chriosd, agus nochdaidh e dhuit iad. Agus no abair gu bheil thu tuilleadh 's òg. Is iad is sonadh is òige fhòghlumas! Is sonadh na h-uain a th'air an tional a dh'ionnsuidh uchd an t-Slànuighear!

2. *Is e dóbhar eile 'tha cumail pheacach o Chriosd, nach eil iad a mothachadh am féum air.*—Na 'm màrbhadh tu duine, ach gun fhios a bhi agad gu'n robh fear diolaidh na fola air do thoir, cha theicheadh tu á dh'ionnsuidh a bhaile dhion. Na'm biodh do lóng

a dol fodha, ach gun fhios a bhi agad air, cha theicheadh tu; no tìnn, agus gun fhios a bhi agad air, cha chuireadh tu airson an lighiche. Mar sin, ma tha áon aineolach air 'a bhi fo chorruich Dhé, agus buaillteach do thruaighe ifrinn, cha'n àill leis teachd a dh'ionnsuidh Iosa, gu beatha fháotainn. Amhairc timchioll ort, agus chi thu nach eil dad a chùram air a chuid is mò, mu chor an anama. Tha curam orra mu'n teaghlaichean, mu 'máoin, mu 'n cliù, ach cha 'n eil dad orra do churam anama. Ma dh'fheòraicheas tu carson a tha cho beag a teachd a dh'ionnsuidh Iosa? their sinn, do bhrigh gu bheil aireamh cho beag fo chùram airson an anama. Tha e soilleir, mur dùisgear duine, gu teiceadh o'n fheirg a ta ri teachd, nach teid e 'm feasd a dh'ionnsuidh Iosa. Bha na tri mile air tús air am bioradh na'n cridhe, agus an sin, dh'iarr iad a dh'ionnsuidh Iosa. Bha fearcoimhead-a phriosain air tùs fo mhòr chùram mu chor anama, agus an déigh sin, air a thoirt gu gairdeachas a dheanamh ann an Iosa. Cha robh neach riamh air a thoirt gu Iosa, gun a pheacaidh a bhi air tùs air an dearbhadh air.

Sibhse tha mi churamach, O iarraibh dearbhadh peacaidh — iarraibh gu'n deònaicheadh Dia dhuibh mothachadh air bhur staid chàillte thruaigh; oir mar dùisgear sibh cha tig sibh 'm feasd gu Iosa, agus cha bhi sibh air bhur tearnadh. Agus sibhse a tha fo chùram anama O gleidhibh bhur mothachadh air peacadh. Is ni e tha air a chàll gu ro fhurasda, agus ma chaillear e tha e ro mhi-choslach gu'm faighear a rìs e. Agus mar sin bithidh sibh cosmhuil ri bean Lot, a sheall air a h-ais agus a dh'fhàs na carragh shalainn.

3. *Is e an treas ni a tha cumail pheacach o theachd a dh'ionnsuidh Iosa, gu bheil an cridhe ag éiridh suas na*

*aghaidh.* Tha iomadh neach air a thoirt gu mothachadh air peacadh leis nach àill gidheadh, teachd a dh' ionnsuidh Iosa. Cha 'n e ni air bith a th'ànn an Criosd a tha deanamh so, ach sin a tha 'g éiridh suas nan cridhe féin. Tha Criosd saor—na dhorus nach urrainn neach air bith a dhùnadh; agus ged' bu mhiann leò ag amana a bhi ag fois ànn, tha an cridheachean uaibhreach ag éiridh suas na aghaidh.

Tha da áobhar airson so. Fáodaidh gu bheil do chùram 'ga do ghluasad gu a bhi a cuir air chois d'fhìreantachd féin, agus uime sin gu bheil thu tuilleadh agus àrd-inntinneach gu 'theachd a dh'ionnsuidh Iosa. Is ànn mar so a bha na h-Iùdhaich. Air chul gu'n robh iad aineolach air fìreantachd Dhé chaidh iad mu'n cuairt a chuir air chois am fìreantachd féin, agus uime sin, cha do striochd iad do fhìreantachd Dhé. Sháoil leat air dhuit a bhi air tùs air do dhùsgadh, gu'm faigheadh tu sìth air bàll. Sháoil leat trid dhéuraibh, urnuighibh, agus ath-leasachaidh gu'n dubhadh tu a mach do pheacaidh. Tha thu 'deanamh Criosda breige dhuit féin, agus uime sin cha 'n eil tlachd agad ànn an Criosda Dhé. Air an áobhar sin tha e 'g ràdh riut, "cha 'n àill leat teachd a m'ionnsuidh-sa a chum gum faigheadh tu beatha." Ma thig thu d'a ionnsuidh-sa féumaidh tu cùl a chuir ri d'fhìreanteachd féin ri d' ghliocas féin—agus cromadh sios falamh, truaillidh agus deònach air a ghlòir uile a thoirt dhasan. Ach tha do chridhe àrdanach féin-fhìreanta ag éiridh an aghaidh so, agus mar sin bithidh tu càillte. "Cha' n àill leat teachd agus beatha fháotainn." 2. Tha anama a tha fo churam, mar an céudna, air an cumail, o Chriosd air a mhodh-so. Sguir iad d'a bhi ag earbsa annta féin chum

iad féin fhireanachadh fa chomhair Dhé. Tha thu a cromadh sìos ànns an duslach agus ag aideachadh ma bhitheas tu am feasd air d'fhìreanachadh, gur ann trid ùmhlachd agus fulangasaibh Mhic Dhé, agus tha thu cho fada ànns an staid inntinn-so, agus gu bheil thu nis a smuaineachadh gu 'm bu choir do Chriosd e féin fhoillseachadh dhuit. Sin ri ràdh, tha thu air a bhi ga d'irioslachadh féin a chum is gum biodh tu airidh airsan. Tha thu uime sin ag iarraidh, cha'n e mhàin maitheanas a cheannach mar so le d'irioslachadh, ach eadhon Criosd féin a cheannach. Tha thu smuaineachadh gu bheil do dheòir, agus d' irioslachadh toilltinneach air Criosd, agus mar so tha thu ag oidhirpeachadh Esan a cheannaich, a chum agus mar sin gun ceannaich thu maitheanas peacaidh. Is ribe cunnartach so a th'air a leagadh leis an diabhol, a chum anmanan a tha fo chùram, a chumail o theachd a dh'ionnsuidh Chriosd, gun airgeod agus gun luach.

Tha eagal orm gu bheil iomadh anam mar so air a chall. Cha 'n àill leo teachd a dh' ionnsuidh Chriosd a chum gu 'm faigheadh iad beatha." Fàgaidh mi an da sheoladh-so aig anmanaibh a tha fo chùram. (1.) Féumaidh tu bhi deònach teachd a dh'ionnsuidh Iosa Criosd, ma bhios tu am feasd air to thearnadh. Cha 'n urrainn dhuit a bhi air do thearnadh an aghaidh do thoile. Tha cuid an dùil gu 'm bhi iad air an toirt d'a ionnsuidh an aghaidh an toile. Tha so eucomasach. Cha robh Noah air a thogail suas don airc an aghaidh a thoile, ach thubhairt Dia ris, "thig a stigh." Mar sin tha pobull Chriosd nan pobull toileach. Thig iad gu toilleach—le'n uile chridhe agus le'n uil' anam. Cha 'n e mhàin gu bheil iad toileach teicheadh o chorruich, ach tha iad toiléach mar an céudna teachd a dh' ionnsuidh Chriosd

—agus deònach a bhi air an tearnadh leis-sa, a roghainn air doigh air bith eile. Ge d' bhiodh deich mile Slànuighear ànn, roghnaicheadh iad èsan; oir is áon è á measg dheich mìle, agus tha e gu leir ionmhuinn; agus mar sin is àill leò a bhi falamh agus gun ni a bhi aca, a chum gu 'm bi a ghlòir uile aige-sa. (2.) Is e Dia amhàin, is urrainn do thoil a lùbadh gu teachd a dh' ionnsuidh Chriosd. Cha 'n urrainn áon air bith, Tighearn a ghairm deth, ach tre 'n Spiorad Náomh. "Cha tig neach air bith ars èsan a' m'ionnsuidh-sa, mur tarruing an t-Athair a chuir uaith mis' e." Is e Dia amhàin is ùrrainn do smuaintean àrda 'thilgeadh sìos. Is èsan amhàin, is urrainn do chiont agus do lomnochd fhoillseachadh dhuit—agus is urrainn falamhachd, agus mi-fhiùghalachd d'fhein-fhireantachd a nochdadh dhuit. Is èsan mar an céudna a dh' fhoillsicheas dhuit maise, agus oirdheirceas Chriosd;—agus gur e a's ro fheàrr gun ghlòir air bith a bhi agad-sa, ach a ghlòir uile a bhi aige-sa. O iarr thu bhi air do theagasg le Dia. Cha'n eil ànn an teagasg dhàoine ach faileas, as eusbhuidh teagasg an Spioraid. Bi 'g ùrnuigh a là agus a dh'oidhche airson a theagaisg; oir gach neach a tha air a theagaisg leis an Athair thig e d'a ionnsuidh-sa, agus èsan a thig, cha chuir e air chor sam bith air falbh e.

III. *Anns an treas ait thoir fainear ciont na dréum, leis nach àill teachd a dh'ionnsuidh Chriosd.*

1. Tha mòrachd Chriosd a nochdadh mèud an cionta. Is e Mac siorruidh Dhé, air a bheil iad a deanamh tàir. Rinn Eoin fianuis mu thimchioll; rinn a mhiorbhuillean fianuis; rinn Athair fianuis; agus tha na Sgriobtuire ànns gach earrainn diubh, a deanamh fianuis air a tháobh; agus gidheadh cha'n àill leibh teachd a chum 's gu'm faigheadh sibh beatha. Is e mac Dhé a ghabh

air féin bàsachadh ann an àite nam peacach; agus gidheadh cha chuir peacach bochd truaillidh mar a ta thusa, urrad a dh'urram air, agus gu'n earb thu, thu fèin ri obair chriochnaichte. O cionnus a theid sinn as mu ni sinn dimeas air slàinte cho mòr.

2. Tha maise Chriosd a nochdadh mèud an cionta. Is drùiteach d'a rireadh na briathran iad—"cha'n àill leibh teachd a'm' ionnsuidh." Cha'n eil fhios agam co-dhiubh is mò diomb Slànuighear air a bheil dimeas air a dheanamh, no truas an Ti a ghuil air Sliabh-nan-crànn-oladh airson Ierusaleim. Tha e mar gu'm biodh e 'g ràdh, "dh'fhàg mi uchd an Athar a chum 's gu'm bàsaichinn an àite pheacach eadhon an céud fhear; agus gidheadh O pheacaich cha'n àill leat-sa teachd a'm' ionnsuidh. Dh'iarr mi a cháora chàillte air na monaidhibh agus air na beanntaibh; tha mo làmhan sinnte mach re 'n là gu h-iomlan ri pobull eas-umhal, thagair mi ri peacaich, ghuil os an ceann, agus gidheadh cha'n àill leibh teachd agus beatha fháotainn. A chàirdean ma's e peacadh an aghaidh gràidh, am peacadh is duibhe fo na nèamhaibh is e sin do pheacadh-sa, do bhrigh gu bheil thu saltairt air fuil Mhic Dhé, agus a deanamh tarchuis air Spiorad nan gràs.

3. Tha mòr chùram muinntir eile, a meudachadh an cionta. Tha cuid a tha fo mhòr chùram mu staid an anama, agus gidheadh cha tig iad gu Criosd. Tha iad ag iarraidh Slànuighear, ach cha ghabh iad Criosd' mar an Slànuighear. Nach eil cuid an so, a dheanadh ni air bith eile airson slàinte. Ach "am bi an Tighearn toilichte le mìltibh do reitheachaibh le deich mìltibh do shruthaibh oladh? An toir mi mo chéud ghin airson mo chionta, toradh mo chuirp airson cionta m' anama?"

(Mic. vi. 7). Na 'n tairgeamaid slàinte dhuibh, air chumha deòir a shilleadh, no ùrnuigh a chuir suas, dhèanadh sibh e; no 'n tairgeamaid slàinte air chumha sac-eudach a chuir oirbh, agus trasgadh a dheanamh, dhèanadh sibh e; ach air dhuinn a bhi 'g ràdh, thigibh a dh' ionnsuidh Chriosd, cha dean sibh so air áon chor. A chridhe àrdanaich a tha 'gad' sgrios féin, gabhaidh tu ioc-shlainte air bith, ach ioc-shlainte Ghilead—Slànuighear air bith, ach Mac Dhé.

O gu'n lotadh na briathran-so thu a dh' ionnsuidh a chridhe—briathran an t-Slànuighear ghràdhaich, air a bheil thu deanamh dìmeas, agus a tha 'g ràdh, "cha 'n àill leibh teachd a' m' ionnsuidh-sa a chum gu'm faigheadh sibh beatha."

# LAOIDHEAN SHIOIN,

GU BHI

MISNEACHADH, AGUS A STIURADH EILTHIRICH,
AIR AN T-SLIGHE,
A DH' IONNSUIDH NA H-IERUSALEIM NEAMHAIDH.

---

## AN CRANN-FIGE NEO-THORRACH.

Luc. xiii. 6-9.

'Am fion-lios a bha roimhe ànn
Crann-a-fige, bha gu teànn,
Fo ghrian 's fo dhrùchd a fàs.
A ghéugan sìnnte fada mach,
Fo dhuilleach uaine bu mhaith dreach.
'Sa teachd a mach fo bhlàth.

'N uair thàinig àm an toraidh dlù,
Bha 'n crànn-a-fig' ud dosrach ùr
Mar gum biodh toradh ànn.
Ach ge d' a bha a dhuilleach uain',
Cha d' thug e dad 'a thoradh uaith',
Oir cha robh toradh ànn.

Rè thrì do bhliadhn'an thàinig mì,
Thun na cráoibh so dh' iarraidh bìdh,
Thuirt Sealbhadair a chroinn.
Ach toradh riamh cha d' fhuair mi dhì,
Is uime sin sìos leagam ì,—
Tha fàsachadh an fhuinn.

Aón bhliadhna eile fàg-sa ì,
Is ni mi tuilleadh sáothrach rì',
Thuirt gàradair an liois.
An sin mar toir i toradh dhùinn,
Gearraidh sinn i á bhàr an fhùinn,
Mar chráoibh nach giùlain meas.

Cia liùtha bliadhna, m'anam féin,
Mar an cràнn so bha gun fhéum,
Fo dhuilleach nach bu ghànn.
An drùchd a silleadh orm a nuas,
An solus dealradh orm o shuas,
Ach toradh cha robh ànn.

Is Iosa guidhe tuilleadh dàil',
Gu'm fáighinn fathast air a ṡgàth,
'S gu'n deanta sáothair riùm,—
Le tròcair, trioblaididibh,—le slàint',
A chum ma bha è dhomh an dàn,
Gu'n éireadh toradh léam.

Oir tuig O m' anam nach robh Dia,
A' gabhail tlachd an creideamh riamh,
Gun toradh a bhi fàs,—
Le 'bhi gluasad mar bu chòir,
An slighe náomha Rìgh na glòir,
Trid oibreachadh a ghràidh.

# IEHOBHAH TSIDCENU,

NO

## IEHOBHAH AR FIREANTACHD.

IER. xxiii. 6.

BHA mi uair 'na mo choigreach do ghràs 'us do Dhia,
Gu'n fhios air mo chunnart, mo chiont no mo dhiol.
Ge d' mholadh le m' chàirdean dhomh Slànuighear céusd,
Iehòbhah Tsidcénu, bu shuarach leam féin,

'S ge d' léugh mi na sgrìobhaidhean sìmplidh aig Eoin
'Us briathran Isaiah am Fàidh le deòin;
Drùiteach mar dh' fheach iad dhomh Ios' air a chrànn,
Iehòbhah Tsidcénu, gun mhais' bha 'san àm.

Ge d' ghuil mi gu déurach, mar dhréam thug dha gáol
A smuaineach' mar chràdhadh Emànuel cáomh;
Cha do mheas mi mo pheacadh, mar áobhar a phéin.
Iehòbhah Tsidcénu bu shuarach leam féin.

'N uair dhùisgeadh o'n àird mi, tre fhàbhar ar Dé;
Lion eagal a bhàis mi, is chràidh e mi géur.
Fasgadh cha d' fhuair mi, no bùaidh ànn an nì.—
'Se Iehobhah Tsidcénu m' fhear-cóbhrach 's mo shìth.

'N sin theich uam gach eagal, tre chreideamh na chliù;
Is thog mi mo mhisneach, 'us thainig mi dlù—
A dh' òl as an tobair, 'á bheatha gu sáor
Iehòbhah Tsidcénu dha thug mi mo gháol.

Iehòbhah Tsidcenu, 'se m' ionmhas 'us m' uaill,—
Gu'n 'chailleadh a h-áon a thug gáol dha, co chual'.
Trid, bheirear buaidh leam, air cuan 'us air tìr;
M' uchd éideadh, 'us m' acair, 's mo sgiath dhe do nì.

'N uair théid mi triomh 'n ghleànn 'sam bi teànndachd a bhàis,
Bithidh 'n t-ainm so na mhnisneachd, do m' chridhe tre ghràs.
'N uair dh' fhuasglas mo Dhia mi, gu sior o gach truaigh',
Iehòbhah Tsidcénu, leam seinnear le buaidh.

---

## "THA MI FO' FHEICH."

'N uair theirgeas fòs gach nì fo 'n ghréin ;
'Sa loisgear suas an cruinne-cé ;
Sa bhiòs mi mar ri Criosd an glòir,—
A beachdachadh cia orm mar dh' fhòir.
An sin amhàin do thuigeam féin,
Na féich, fo' bheil mi dhuit á Dhé.

'N uair chluinnear leam an t-aingidh olc,
A gláodhaich ris gach sliabh is cnoc,—
Fo bhàll-chrith roimh an uamhas mhòr,
A bhios an sud a teachd na chòir.
An sin amhàin do thuigeam féin,
Na féich, fo bheil mi dhuit á Dhé.

Nuair sheasas mi fa chomhair Dé,
Sgeudait' am maise nach leam féin ;
Sa chithear leam thu 'na do ghlòir,
Sa bheir mi gáol duit mar bu chòir.
An sin amhàin do thuigeam féin,
Na féich, fo bheil mi dhuit á Dhé.

Nuair chluinnear leam do chliù 'ga shéinn,
Ard mar thàirneanach an t-sléibh ;
No tuilltean mòra dol le glìnn :

Is blasda mar cheòl clàrsich bhìnn.
An sin amhàin, do thuigeam féin
Na féịch, fo bheil mi dhuit á Dhé.

Seádh a nis O leig le d' ghlòir
Ann an tomhas, thighinn a'm' chòir.
Pàirtich rium tre 'n fhuil de d' shìth
'S de d' Spiorad, 'cheartachadh mo chlì.
A nis, gu'n tuigeam beagan, féin,
De'n fhéich fo'm bheil mi dhuit á Dhé.

Thagh thu mi gu sáor o ghràs,
Is dhùisg a chùm dol as o'n bhàs
Tre fhireanteachd Fhir-sáoraidh féin
Anns a bheil náomhachadh d'a réir.
Air thalamh teagaisg dhomh á Dhé
Le mèud mo ghràidh bhi nochdadh m'fhéich.

An nèul an uair a luidheas òrm,
Ga m' chuarteachadh le duibhre dòrch,
'Sa bhios eagal 'ga mo chràdh,
An sin thig Ios' le solus gràidh.
Uime sin dean murrach mi
'Bhi nochdadh m'fhéich cia mòr do bhi.

Is tric a thug am peacadh mi
Am bruid d'a thograidhean tha clì.
Thuit mi, ach dh'éirich rithist suas
Tre d' Spiorad theich am buaireadh uam
O Spioraid deònaich mi bhi nochd'
Na feich fo 'm bheil, do pheacaich bhochd.

'Si oidhch' a bhròin a nis a t-ànn
Bròn is trioblaid, gul nach gànn
Ach cha mhair iad ach rè oidhch',
Thig a mhaidne le á soills'.
A Dhé an áoibhneis thoir dhomh féin,
Do d' bhochdaibh a bhi nochdadh m' fhéich.

## LOCHAN SHILOAIM.

Isaiah viii. 6.

Fagus do Shliabh Mhoriah féin
Tha uisge 'g éridh suas
'Sa siubhal seach gu sàmhach réidh
Mar shìth mhòr Dhé nan sluagh.

'N sud cromaidh am fear turuis sìos,
A dh'òl do'n uisg' á shàth.
An t-anam tartmhor 's ànn air Crìosd
An sud a smuaineach tà.

Silòam, ainm na tobrach so,
No, "*Neach air a chuir le Dia.*"
Oir mar á h-uisg' tha cliù a Mhic,
A sgáoileadh gu cian nan cian.

O deònaich mar tha 'n tobar so,
Na cuimhneachan air àinm.
Gun sgur, mu shlàint gu'n labhram-sa,
O là gu là 'ga séirm.

CLO-BHUAILTE LE A. RIGH 'SA CHUIDEACHD, ABAIREADHAIN.

